# EACHDRAIDH NA H-ALBA,

ANNS A' BHEIL

## GEARR-IOMRADH

AIR NA NITHIBH IS CUDTHROMAICH' A THACHAIR 'S AN RIOGHACHD, O NA CEUD LINNIBH, GU MEADHON AN NAOIDHEAMH LINN DEUG.

LE

AONGHAS MAC COINNICH.



GLASCHO:
G. MAC-NA-CEARDADH, 62 SRAID EARRAGHAIDHEIL.
OBAN, S. MUILLEIR; INBHIRNIS, I. NOBLE.

1867.

# AN ROIMH-RADH.

CHA b' ann air son dhaoine fòghluimt' a sgriobhadh an Eachdraich a leanas, ach air son dhaoine neo-fhòghluimte. Cha 'n 'eil an t-ùghdar a' gabhail air, aon chuid comasan neo-àbhaisteach àrd, no eòlas neo-àbhaisteach farsuing, a thoirt a dh' ionnsuidh na h-oibre. Agus mar sin, cha ruig an leughadair fòghluimte leas a ghealltuinn dha féin gu 'm faigh e mòran innte nach 'eil ri 'fhaotainn 'an Eachdraidhibh Beurla na rioghachd, nach 'eil tearc 'an àireamh. Ach cha ruigear a leas, air a shon sin, leth-sgeul sam bith a ghabhail air son na h-oidhirp so a thoirt air luchd labhairt ar cànain a shoilleireachadh 'an eòlas air nithibh a bha, mar a dh' fheumas sgriobhadairean Beurl' a dheanamh, aig nach'eil rùm air fhàgail gu sgriobhadh mu ni sam bith air nach deachaidh mòran a sgriobhadh cheana. 'S i so a' cheud oidhirp a thugadh air Eachdraidh Alb' o thoiseach gu deireadh a chur a mach 'an seana chànain na dùthcha. Agus mar sin, ged a bhiodh mì-fhoirfeachd timchioll oirre, mar gu bheil, 's còir giùlan ni's suairce le sin na dheantadh le mearachdaibh an luchd seanchais a thig 'n ar déigh.

Bha trì nithe àraidh air an cumail 's an amharc ann an sgriobhadh na h-Eachdraidh so, a bha mar shnàthainn-riaghailt air gach mìr fa leth dhi mar a bha i 'dol air aghart. 1. I bhi firinneach. 2. I bhi goirid. 3. Uiread 's a ghabhadh deanamh a bhi air a dheinneadh innte. A measg gach seanchais eil' a bhiodh feumail 'us taitneach 'an Eachdraidh Ghàelich, mheasadh iomchuidh beag no mòr a chur innte mu 'n Fhéinn. Agus a réir sin bha 'm focal sin, a tha na h-uile Gàel cleachdta ri 'chluinntinn o 's cuimhne leis, air a chur sios mar thiodal aon de na caibdeilean, faisg air an toiseach. Ach an déigh moran dioghluim 'us rannsachaidh a a dheanamh anns gach àit' 'an saoileadh neach a bhitheadh eòlas air seanchas nan aman ud ri 'fhaotainn, b' éigin a' chuid so de 'n ghnothuch a leigeadh seachad. Agus mar is mò leughas neach sam bith de sgriobhaidhean nan Sasunnach 's nan Gall

Albannach mu thimchioll na Féinne 's ann is soilleire bhios e dha, gu bheil iad a' deanamh na 's urrainn iad gus an tuilleadh dorchadais 'us troimhe chéil' a chur air a' chuid ud de eachdraidh ar dùthcha; agus mur meas' an aon mu dheireadh dhiubh sin a sgrìobh na càch uile, cha 'n fhearr car. Ma shàmhlaichear luchd-rannsachaidh eachdraidh nan linnean ud ri muinntir 'n an suidh' ann am bàt', agus le gloinneachaibh amhairc a' sealltuinn air a' ghrunnd a tha fopa, iomadh aitheamh air doimhne—fear ag ràdh gur grunnd sligeach 'us gainmheach a th' ann, 's fear eile gur e th' ann grunnd clachach no creagach—'s e na gheibh iad de chòmhnadh o na Sasunnaich 's o na Goill Albannach, gu bheil sgaoth dhiubh sin a' tighinn le 'n cuid bhàtaichibh beag' 'us mòra gus na h-uile gluasad is urrainn iad a chur air a' mhuir, agus an solus a dhruideadh a mach le co ro lionmhor 's a tha iad. Cha bu mheisd leinn idir seann laoch fhaicinn a' togail a chinn, a' toirt air falbh na gloinn' o 'shùil, ag éiridh 'na sheasamh, agus le ùghdarras 'an aghaidh nach feudtadh seasamh, ga 'n òrduchadh sud uil' air falbh as an t-solus.

A réir na h-uile coslais cha 'n 'eil rian eile bu luaith' a chuireadh 'n an tosd na h-uile connspaid 'us teagamh mu eachdraidh Taoibh tuath Alba ré na h-ùin' a bha na Ròmhanaich an Ceann a Deas an eilein, na gu 'n ruigeadh luchd rannsachaidh air eòlas co mion air a' Ghàelic, seana chainnt na dùthcha, 's gu 'm b' urrainn iad a dhearbhadh o 'n dòigh 's an robh i air a labhairt c'uin, a bha Oisean a' seinn, agus c' uin a bha bàrd sam bith eil' a dh' fheudar ainmeachadh, roimhesan no 'na dhéigh, a' seinn.

Anns a' chomh-dhùnadh, dh' iarradh an t-ùghdar a bhi 'g altrum an dòchais gu 'n tòir mòran de chàirdean na Gàeltachd, nach 'eil gu h-iomlan 'an urra ris a' Ghàelic, gnùis do 'n oidhirp so air ar luchd-dùthcha 'shoillseachadh 'an eòlas air eachdraidh na rioghachd; agus mar sin gu 'n cuidich iad le bhi 'toirt o gach Gall 'us coigreach eile fàth a bhi ni 's faid' a' tilgeadh mar athais air na Gàeil, nach cùm iad suas litreachadh 'n an cànain féin, ciod sam bith eil' a chumas iad suas.

Glascho an 24mh la de'n Mhaigh, 1867.

# AN CLAR-INNSIDH.



# EACHDRAIDH NA H-ALBA.

## CAIBIDEAL I.

### EACHDRAIDH NEO-SGRIOBHTA—CIONNUS A LEUGHAR I.

Cha 'n 'eil e comasach a dheanamh a mach le cinnteas ciod an t-àm de eachdraidh an t-saoghail 's an tàinig daoine do na h-eileanaibh Breatunnach an toiseach. Chaidh, gu dearbh, mòran a sgriobhadh, araon 'an Alba 's an Sasunn o shean, le cuid a bha 'gabhail orra 'bhi làn fhiosrach air a' phuinc so, agus a chaidh co fada ri bhi ag innseadh ainm a' cheud righ, no na ceud ban-righ a bh' air Alba. Ach tha luchd-eachdraidh ar là-ne 'faotainn a mach gu bheil cantasan an luchd-seanachais ud, le beagan criathraidh, a' tuiteam gu làr, seadh nach feudar creideas sam bith a thoirt doibh.

Gidheadh cha'n-eil aobhar sam bith a chur an teagamh, nach tàinig clann-daoine gu maith moch gu bhi ag àiteachadh tir-mòr na Roinn-Eòrpa, ri oirthir na fairge, araon air an taobh sear 's air an taobh siar. Bha Noah beò 350 bliadhna an déigh na tuile; agus tha e coslach gu'n robh an talamh air a roinn leis eadar a chuid mac 's an sliochd roimh àm a bhàis, ni a tha Eber, an seathamh pears' o Shem, a' cur 'an cuimhne leis an ainm a thug e air a mhac féin, Peleg, ged nach do sgaoil iad o chéile gu beagan ùine an déigh sin, 'n uair a leig iad diubh togail Bhàbeil. Chuir sliochd Iapheit, an déigh an sgapaidh a bh' an sud, an aghaidh air eileanaibh nan cinneach, a réir a' chrannchuir a thuit orra roimhe sud. Agus o nach robh leithid de ni is càbhlach air domhan

'sna h-amaibh ud, tha e furasd' a chomh-dhunadh gu'n triall-adh iad air an socair troimh 'n Asia Bheag, ri cois na mara, 'n am buidhnibh fo na cinn-fheadhna a roghnaich iad féin, gus an ruig-eadh iad an caolas ris an abrar, Bosphorus, eadar an Asia Bheag 's an Roinn-Eòrpa, a tha co cumhang 'an cuid de àitibh 's gu'm feudadh daoine labhairt r'a chéile o gach taobh dheth air là feath-ach. Cha bhiodh doirbheadas sam bith, eadhon aig a' cheud luchd-turuis, ann am faighinn thairis air a' chaolas so. Aon uair 's gu'n faigheadh iad cas air tìr 's an Roinn-Eòrpa, dheanadh iad an ath sgapadh; aon bhuidheann a' dol an ear ri oirthir na Mara Duibhe, 's an ceann beagan ùine troimh 'n dùthaich gu ceann na mara sear, gus an ruigeadh iad a' Ghearmailt 'us Lochlain; agus a' bhuidh-eann eile a' leantuinn rompa ri cois Muir Meadhon-tire, troimh 'n Ghréig 's an Eadailt, gus an ruigeadh iad an Spàinn 's an Fhraing 'an ùine nach biodh fada; na h-uile ceum ri cois na mara. Nis, 'n uair a bheirear fainear cia co luath an déigh Tùr Bhabeil 's a tha luchd-eachdraidh ag innseadh gu'n robh rìoghachdan air an suidheachadh air taobh siar na Roinn-Eòrpa, ri cois Muir Meadhon-tìre, tha e sàbhailte gu leòir a ràdh gu'n robh luchd-àit-eachaidh air taobh tuath na Spàinn 's na Frainge, mar a b' fhad-alaiche 200 bliadhna an déigh na h-oibre ainmeil a bha 'n sud. Agus o'n a tha caolas na Frainge co cumhang 's gu'n deanadh eithear glé shuarrach e ann an greis de là samhraidh, cha bhiodh iad ùine sam bith gu'n tighinn a nall a dh'fhaicinn ciod an seòrsa dùthcha 'bha'n sud á tuath orra; agus mar sin sgaoileadh a' chuid 's a' chuid o cheann gu ceann de'n eilean, 's o thaobh siar an eilein tarsuinn gu Eirinn. Nis ma tha 'n co-dhunadh so cothromach, bheireadh e dhuinn mu'n cuairt do dhà mhìle bliadhna ré an robh luchd-àiteachaidh 'am Breatunn, 's gun an t-iomradh is lugha, de nàdur creideasach, againn air cionnas a bha iad beò ann, no ciod a' ghnè caitheamh beatha a bh' aca. Bu linnean dorch' iad sud da rìreadh,—dorcha 's na h-uile seadh—ré an robh aon ghinealach a' siubhal, 's ginealach eile a' teachd an déigh a' chéile, mar fheur

na machrach no mar dhuilleach nan craobh, gun eadhon beul-aithris féin a bhi 'tilgeadh uiread is gath soluis leis am faiceamaid cionnus a bha ar sinnsearan a' caitheamh am beatha, no air an riaghladh, agus a réir coslàis, nithe gu leantuinn mar so, gus mu dheireadh thall an do smuainich an t-Impire Ròmhanach air tighinn a nall a dh'fhaicinn cionnus a bha dol dòibh.

2. Ach ged nach'eil aon chuid beul aithris no eachdraidh sgriobhta 'toirt cunntais sam bith mu cheud luchd-àiteachaidh nan dùthchanna so, gidheadh tha daoin' eòlasach a' fòghlum ni eigin de 'n dòigh bhi-beò a bh'aca le bhi cladhach anns an talamh. Tha luchd siubhail fad 'us farsuing, air muir 's air tìr, ag innseadh an dòigh a bh' aig Innseanach neo-chàllaichte cinn a tuath America, 'an toiseach na linn so, mur 'eil gus an là 'n diugh, air gearradh na craoibhe dheth am bheil e 'dol a dheanamh Canù, no feum sam bith eile timchioll air a ghnè ionaid-tàimh a th'aige. Fadaidhidh e teine ri bonn na craoibhe, 's an uair a bheir e làthrach innte sgriobaidh e 'n sin air falbh le 'thuaigh-chloiche na bhios air a ghualadh dheth 'n chraoibh, 's cuiridh e 'n teine rìs rithe, 's bithidh mar sin greis mu seach aige ga sgrìobadh 's ga losgadh, gus an tuit i le 'cudthrom féin. Gabhaidh e 'n rian ceudna gu 'gearradh 's an fhad iomchuidh, 's anns na h-uile car eile a dh' fheumar a dheanamh timchioll oirre gus am bi i ullamh air son an uisge ghabhail leatha. Agus 's ann direach mar so a bha seann luchd-àiteachaidh Bhreatuinn, 's na ceud linnibh, a' gearradh an cuid fiodha, 's a' deanamh an cuid eithrichean. Fhuaradh eithear beag mar so o cheann tearc bhliadhnachan air taobh deas amhuinn Chluaidh, 'n uair a bha iad a' cladhach air son port Ghlascho fharsuingeachadh. Tha i air a cladhach a mach á aon mhaide daraich, le teine 's le tuaigh chloiche, mar a tha na comharraidhean a tha oirre gus an là'n diugh a' dearbhadh. Fhuaradh mòran eithrichean eile cosmhuil rithe so 'an àitibh eile de Alba, co maith is timchioll air Glascho. Bha 'n seana Bhreatunnach mar an ceudna a' cleachdadh an inneil ud mar thuaigh-chatha. Fhuar-

adh o cheann ghreis ciste-laidhe de chloich, air nach robh obair ghrinn, fo chàrn mòr ann am monadh, 'an ceann a deas Alba. Anns a' chiste bha cnàmhan duine de mheudachd neo-chumanta. Bha aon d'a ghàirdeanan ach beag air a sgathadh o'n ghualainn. Bha pronnag de chloich glé chruaidh a' leantuinn ris a' chnàimh sgaithte. Thugadh am buille a rinn an obair ud le tuagh chloiche. 'Nuair a sheall am fear a bhuadhaich 's a' chòmhrag air a thuaigh chatha an déigh dol dachaidh, chunnaic e gu'n robh i gu maith cabach leis an sgealb a dh'fhalbh as a faobhar. Tha 'n sgealb ud a' tighinn an àird, an déigh mìltean bliadhna dhol seachad, a dh'innseadh a seanachais féin. Tha mar an ceudna cinn shaighdean a bha air an gearradh á ailbhinn dheirg aig a' chrann-treabhaidh 'g an dùsgadh suas 'an iomadh àite dheth 'n dùthaich. Tha iad 'an cuid de àitibh co lìonmhor 's gu bheil e soilleir gu 'n do choinnich cuid de na treubhan a' chéile gu còmhrag air an làthraich. Tha mar an ceudna cinn shleaghan, 'us sgeanan ailbhinn 'g am faotainn 's an talamh o àm gu h-àm 'an caochladh àitibh de'n dùthaich. Their seanachaidhean an Linn Chloiche ris na h-amaibh ud 's an robh ar sìnnsearan a' gnàthachadh uidheam 'us armachd chloiche. Nis cha 'n urrainnear a thighinn ach gu aon cho-dhunadh a thaobh an lòin a bha iad a' cleachdadh 's na h-amaibh ud. Ge b'e sam bith deargadh a dheanadh an tuagh no 'n t-sleagh a bha 'n sud air feòil, cha deanadh e dad sam bith air tionndadh talmhainn leò, no leis a' mhaide dharaich air am mò a b' urrainn e a chur de fhaobhar; 's mar sin gur i cleiteag glé bheag fearainn a bhiodh aig an tuathanach bu dìchiollaiche 'n am measg, 's mar bu trice nach biodh iad a' strì ri fearann idir, ach gu h-iomlan an urra ri measaibh fiadhaich nan craobh, 's na ghlacadh iad de iasg air aimhnichibh, bliochd 'us buannachd eile an cuid spréidhe, 's feudaidh e bhi, ni's mò na riù sud uile, cunachd 'us fiadhach nam beann. Agus mar a bha mòran de'n dùthaich còmhdaichte le coille o shliabh gu sàl, 's nach robh an luchd-àiteachaidh ro lìonmhor, bhiodh an t-sitheann gu maith pailt.

3. Ach ri ùine thàinig na treubhan borb ud, air dhòigh air chor eigin, gu eòlas fhaotainn air miotailtibh dheth am b' fhusadh armachd a dheanamh na clach ailbhinn. Bha na miotailtean, bog 'us cruaidh, tàireil 'us prìseil, 'am pailteas 's an talamh fo 'n cosaibh. 'S ann air a' chuid bu bhuige dhiubh a fhuair iad eòlas an toiseach, stàin agus copar, a tha iad féin co bog 's nach deanadh iad armachd 'sam bith. Ach an uair a mheasgaichear le chéil' iad 'an tomhas àraidh, ni iad stuth ris an abrar pràis, a tha gu maith cruaidh, 's a ghabhas geurachadh. B'e 'n ceud cheum aghartais a rinn iad gu càllachadh so fhaotainn a mach, agus e sgaoileadh nam measg. Le tuagh de 'n mhiotailt so dh'fheudadh an seana Bhreatunnach dol do'n choille, 's na thogradh e 'ghearradh de chraobhan, 's am feum a thogradh e dheanamh dhiubh. Agus gun teagamh bha bhuil, araon air an àitibh còmhnuidh, 's air an cuid fearainn. 'An àite nan tighean fo thalamh 's an robh iad a' còmhnachadh ré a' gheamhraidh fhad 's a mhair an Linn Chloiche, tha iad a nis a' deanamh thighean is fearr, 's a deanamh àirneis tighe, 'us nithe eile ni's comhfhurtaile. An àit' a' chòmhdaich de bhian nam fiadh, 'us bheathaichean eile, ris an robh iad cleachdta roimhe sud, tha iad a nis a' deanamh innealan càrdaidh, sniomh, 'us figheidh eudaichean, 's ged nach biodh iad glé mhìn, a bha comhfhurtail gu leòir 'an coimeas ris na nithibh a bh' aca 's na h-amaibh a dh'fhalbh. Gheibheadh na mnathan uaisle nis pailteas de phrìneachan umha gus am brat a cheangal unpa, 'an àite nam prìneachan adhairc leis am biodh iad a' ceangal na tonnaig mu'n guailnibh roimhe sud. Aon uair 's gu'n d'fhuair iad eòlas idir air na miotailtibh bha iad a' deanamh 'aghartais chabhagaich ann a bhi 'g iunnsachadh feum a dheanamh dhiubh. Feudaidh e bhi gur ann o choigrich a fhuair iad an ceud seòladh mu thimchioll nam miotailtean. Tha fios gu'n robh luingeas Thiruis, 'us taobh 's ear Africa, a' ceannach stàin 'an ceann a deas Shasuinn, àireamh linntean mu'n tàinig coigreach sam bith an rathad air los Breatunn a cheannsachadh. Theirear an Linn Phràis ris an ùin' a

bha iad a' deanamh gnothuich leis a' mhiotailt, mu'n d'fhuair iad eòlas air an iarrunn a leaghadh.

4. Cha 'n fhaod teagamh sam bith a bhi a thaobh na h-aidmheil a bha aig seann luchd-àiteachaidh nan eileanan Breatunnach. B'i 'n aidmheil Dhruidheach a bha na Ceiltich Phàganach uile a' leantuinn anns gach àite de'n Roinn-Eòrpa 's an robh iad, araon air tir-mòr 's anns na h-eileinibh. Agus b' i sin an aidmheil a bha aca 'an Alba mu'n do sgaoil an creidimh Criosduidh ann. Tha cuid de luchd-eachdraidh ag ràdh gu'n robh na Druidhich air an roinn 'n an trì òrduighibh; an ceud òrdugh, na sagarta; an dara òrdugh na Feallsanaich, no daoine glice; an treas òrdugh na Barda. Ach 's e 's coslaiche, ged a bha àit' aig an dà òrdugh so mu dheireadh 'n am measg, gu'm b' iad na sagarta a mhàin na Druidhich, an làn sheadh an ainme. Cha 'n urrainnear dad a ràdh le cinnteas mu thimchioll theagasgan nan Druidheach air son an aobhair so, nach do chuireadh focal diubh 'an sgrìobhadh riamh. Cosmhuil ris na cinnich iodhal-aorach uile a bha 'bonntachadh an aidmheil air sgeulachdaibh a dhealbhadh gu h-innleachdach, bha iad a' cumail an teagasgan co dìomhair 'sa ghabhadh deanamh. Cha 'n fheudadh neach air bith dad fhaotainn a mach mu'n timchioll ach òrdugh nan sagartan a mhàin: seann sagarta ga 'n iunnsachadh do shagartaibh òg, a dh'fheumadh àireamh bhliadhnachan a thoirt air clo-bhualadh air an cuimhne na dreabhlainn ud nach feudadh iad a chomh-pàirteachadh ri neach sam bith nach biodh dheth 'n òrdugh féin. Ach ged nach 'eil dad sgrìobhta mu an teagasgan, tha ni's leòir sgrìobhta mu'n gnìomharaibh o 'm feudar nàdur an teagasgan a bhreithneachadh. Bha 'n aidmheil Dhruidheach, cosmhuil ris gach aidmheil a bha aig cinnich fhiata an t-saoghail, 'na h-aidmhiel fhuiltich, ain-tighearnail. Bhiodh iad ag iobradh dhaoin' air an altairibh d' an diathaibh bréige. Bhiodh iad a' deanamh fiosachd o'n dòigh 'an sruthadh an fhuil as an lot an déigh an sgian a chur ann, agus o 'n chràdh-chrith a bhiodh a' tighinn air an neach a lotadh gus am bàsaicheadh e. Mar bu

trice, ged nach b' ann a ghnàth, 's ann ri ciontaich, a bha réir an lagh' air an dìteadh gu bàs, a bhiodh iad a' buntainn mar so. Cha robh teampuill idir ac' air son aoraidh. Bha a' ghnè aoraidh a bh' aca 's an deas-ghnàthaidhean air am frithealadh 's an achadh fhosgailte. Ach bhiodh àitean sonruicht' ac' air son aoraidh, anns an robh buailtean air an deanamh de chlachaibh mòr' air an cur nan seasamh 's an talamh. Bha cuid diubh sin bu mhò na chéile; 's tha àireamh mòr dhiubh gus an diugh, faisg air a bhi co slàn 's a bha iad riamh, air feadh eileanaibh 'us tìr-mòr na Gaeltachd Mar bu trice 's ann a measg nan craobhan daraich a bhiodh an doireachan, far am faighteadh craobhan daraich. Bha 'chraobh dharaich 'na h-aon de'n cuspairean aoraidh. Bha mòr ùghdarras aig na sagartaibh thairis air an t-sluagh anns gach treubh fa leth. B' iad na sagarta, araon luchd-deanamh 's luchd-frithealaidh an lagha. Cha bhiodh e tearuinte do dhuine sam bith, àrd no ìosal, cur an aghaidh am focail no an reachd-san. Na'n iomsgaradh iad duine o an comunn, bu co maith dha bhi marbh féin 's a bhi beò. B' eagalach an nì do dhuin' eile teine no uisge a thoirt do'n neach d'an do thoirmisg an sagart na nithe sin, no fasgadh no caoimhneas air bith. B' iad na sagarta mar an ceudna luchd-réiteachaidh ghnothuichean eadar na treubhan fa leth 's na rioghachdan 'an déigh cogaidh. Bhiodh an t-àite no an dreuchd a b' urramaiche ac' a measg gach trèibh no dùthaich 's an robh iad. Bha iad ag aoradh do àrd-dhia, riaghlair an t-saoghail. Fo 'n ainm Bel bha iad ag aoradh do'n ghréin, a bha 'na dia iocshlaint aca, a chionn gur h-ann le teas na gréine a tha na luibhean a' fàs. Bha dia cogaidh aca, 's dia malairt, 'us dia deas-bhriathrachd 'us bàrdachd. Tha e coslach gur h-ann 's an àird an ear a dh'éirich a' ghnè aidmheil so an toiseach; oir tha luchd-eachdraidh ag innseadh gur h-e 'm focal Greugach, Drus, a tha 'ciallachadh, craobh-dharaich, freumh an ainme, Drui no Druidh. Anns an Uilioc bha iad a' faicinn samhladh neo-bhàsmhoireachd—bhiodh ise fo bhlàth an uair a bhiodh nàdur gu h-iomlan seargta, agus a thaobh

coslais marbh. Cha ghearradh iad uair sam bith i ach air an t-seathamh là de aois na gealaich. Sgathadh aon sagart 'an trusgan geal o'n chraoibh i le coran òir, 's bhiodh sagartan eile a' cumail brat geal gus a glacadh co luath 'sa thuiteadh i; oir bha iad a' smuaineachadh nam buineadh i idir do'n talamh gu 'n cailleadh i 'feartan. Bha mar an ceudna an ais-innleachd ris an abrar an sgoil-dubh 'n am measg; 's cha 'n 'eil teagamh air bith nach robh iad 'ga chleachdadh cuideachd. 'S ann a chionn gur ann acasan a thòisich e, 's gur iad bu trice a bha 'g a chleachdadh, a theirear druidheachd ris 'n ar cànain-ne, 's e sin cleasachd nan Druidhean. Feudaidh e bhi gu'n do ghabh iad aon leasan o'n diadhachd fhirinnich dheth an d' rinn iad am feum féin, le bhi 'teagasg do 'n t-sluagh gur sìth 'us sonas a gheibheadh iad 'an déigh am bàis. 'S an aimsir is ro shine ré na Linn Chloiche bha treun-laoich a' chath air an adhlacadh le 'n innealaibh cogaidh slàn, a' ciallachadh gu'n robh iad gu bhi 'cogadh 's a' sealgaireachd 'an saoghal nan spiorad, mar an so. Ach an déigh sin, ré na Linn Phràis, thàinig iad gu bhi 'g an adhlacadh le 'n armaibh air am briseadh, a' ciallachadh gu'n robh iad gu fois a ghabhail tuilleadh. Ach cha 'n urrainn a bhi againn ach barail co dhiubh is iad na sagarta Druidheach a thug gus an atharrachadh beachd so iad no nach iad, a chionn gu bheil eachdraidh na tosd air a' phuinc.

## CAIB. II.

### TIGHINN NAN ROMHANACH.

Anns a' bhliadhna 55 R. C. thàinig an duine comharraichte ud, Iulius Cesar, Impire na Ròimh, gu oirthir a deas Bhreatuinn 's an àite ris an abrar Cent, le càbhlach lionmhor (ceithir-fichead long) air bòrd an robh àireamh mòr shaighdearan. Air feasgar là àraidh, 'am mìos meadhonach an Fhoghair, dhlùthaich e ris an fhearann; 's mar bha muinntir na tìre 'faicinn nam brataichean Ròmhanach a' snàmh 's a' ghaoith o chrannaibh nan luingeis, bha iad ag aithneachadh nach bu shìth no càirdeas a bh'air aire nan coigreach. Chrioslaich gach fear air a chuid armachd, 's thug e aghaidh air a' chladach co luath 'sa dheanadh a chasan e; 's 'nuair a bhuail an luingeas an sròn air tìr bha 'mol còmhdaichte le saighdearaibh Breatunnach, rùnaichte nach faigheadh na h-eilthirich ud cothrom an cas a chur air tir. Steall Cesar air am feadh fras chlachan mòra as na h-innealaibh cogaidh a bha na Ròmhanaich a' gnàththachadh air son briseadh bhallachan ann an teinne. Rinn so beagan sgaoilidh air an fheadhainn a bh'air a' mhol, ach cha do ghabh iad eagal no teicheadh. Fadheòidh leum fear-iomachair brataich an deicheamh *legion* do'n mhuir, a' glaodhaich, "Leanaibh mi, a chompaidhean, mur maith leibh 'ur bratach fhaicinn air a glacadh!" Air cluinntinn so do na saighdearan cha chumadh iad orra féin ni b' fhaide; leum gach fear a mach dìreach roimhe, 's chum e 'aghaidh air tìr. Ach chaidh na Breatunnaich a mach gu'n leasraidh g'an coinneachadh; bhuail iad air a' chéile 'an sud, 's chaidh am muir a dheanamh dearg leis na dhòirteadh de fhuil 's a' cheud fhàilteachadh a rinn iad air a chéile. Ach le cuid-

eachadh nan crann-tabhuill air bòrd nan luingeas, agus le lìonmhoireachd an àireamh a bh'ann diubh (10,000) fhuair na Ròmhanaich gu tìr tioram; chaidh iad an òrdugh, 's chuir iad an ruaig air na bha làthair de na Breatunnaich. Tha eachdraidh ag innseadh gu'n robh armachd nam Breatunnach 's an àm ud co maith ri armachd nan Ròmhanach féin. Tha e coslach gu'n robh iad air eòlas fhaotainn air an iarrunn greis roimhe sud, oir bha armachd iarruinn 'an làimh na h-uile fir, 'us innealan eile de iarrainn ri'm faicinn 's gach àite. Ach bha na Ròmhanaich a' buadhachadh orra 's na h-uile blàr suidhichte a chuir iad riù, a chionn gu'n robh iad ni b'iunnsaichte 'an cleasaibh an airm, 's nach robh na treubhan Breatunnach a' dol 'an guaillibh a chéile air son cur an aghaidh an nàmhaid, ach gach aon fa leth dhiubh ag oidhirpeachadh iad fein a dhion 'n uair thigeadh an nàmhaid air am muin. Mar so ghabh na Ròmhanaich air an aghaidh gus an d' ràinig iad faisg air an àit' an robh 'chrioch eadar Sasunn 'us Alb' an déigh sud. Thog iad sreath dhaingnichean 'an sin o mhuir gu muir tarsuinn na dùthcha. Bu mhor-roinn Ròmhanach na bha deas air an t-sreith ud, air a riaghladh le uachdaran Ròmhanach; ach bu le seann luchd-àiteachaidh na tìre na bha tuath oirre, ris an abradh iad Albion o shean, 's ris an abair na Gàeil, Alba, gus an là an diugh.

2. Anns a' bhliadhna 80 A. D. bha uachdaran Ròmhanach a' riaghladh ceann a deas an eilein d'am b' ainm Agricola, a smainich air an eilean gu h-iomlan a thoirt fo chìs do na Ròmhanaich. Leis an rùn sin chuir e air a' bhliadhn' ud aghaidh gu tuath air ceann an airm. Bha sin 135 bliadhn' an déigh dhoibh sealbh a ghabhail air ceann a deas an eilein. Ghabh e air aghart le cruaidh iomairt, gus an ceann thrì bliadhna, (trì càmpichidhean mar theireadh iadsan), an do cheannsaich e 'n tìr gu iomall a deas an àite de'n dùthaich ris an abrar a nis a' Ghàeltachd. Sud àit is cuinge de'n eilean gu h-iomlan. Cha 'n 'eil ach 35 mìle eadar ceann na Frùi agus taobh amhainn Chluaidh. Thog Agricola

sreath dhaingnichean o mhuir gu muir an sud anns am bheil mu 36 mìl' air fad. Ghoirteadh gàradh Antoniuis ris, oir b'e sud ainm an Impir' a bh' ann 'n uair a thogadh e. Bha e fichead troidh air àirde, 's ceithir traidhe-fichead air tiuighead, 's dìg leathann, dhomhain, air a cladhach r'a aghaidh. Bha rathad leathann air son nan saighdearaibh a' ruith air a thaobh deas o cheann gu ceann; 's bha daingnichean air an togail o cheann gu ceann deth, 'an uidhe dhà mhìl' o chéile. Cha robh sud a' cumail muinntir nam beann o bhi 'n tràths 's a rìs a' toirt ionnsuidh air a' bhalla, 's orrasan a bha 'ga dhìonadh.

3. Anns a' bhliadhna 84 A.D. rinn Agricola air son buille thoirt do na h-Albannaich air am fonn féin. Ghabh e 'n t-aiseag air ceann an airm aig Port na ban-righ, 's thriall e troimh shiorrachd Fiofa gu tuath. Bha na h-Albannaich a nis an déigh fhòghlum air an costas, gu'm b'e aonadh neart, 's eas-aonadh laigse. Chaidh an luchd-cogaidh 'an ceann a chéile 'n an aon bhuidhinn gus an nàmhaid cumhachdach ud a choinneachadh a bha rùnaicht' air an cur fo chìs. Fhuair na Ròmhanaich iad air an tarruing 'an òrdugh air monadh Ardoich 'an Siorrachd Pheirt, aig bonn nam beanntan Grampianach. Tha an Seanachaidh Ròmhanach, Tacitus, ag ràdh gu'n robh iad 30,000 'an àireamh; agus na Ròmhanaich 26,000. B'e Galgacus ainm an àird Sheanalair ris an d' earb na h-Albannaich stiùireadh an airm féin. Cha 'n 'eil iomradh sam bith 'eil' air an laoch so roimhe sud no na dhéigh, ach tha e coslach gu'm bu duine stuthail e, anns an robh a leithid de dh'earbs' aca. Agus o na tha Tacitus ag ràdh mu 'thimchioll 's an àm ud féin tha e soilleir gu'm bu duine misneachail, geur-shuileach e. Thòisich am blàr gu maith tràth air an latha, 's lean e gus an do chuir an oidhche stad air. Tha na Ròmhanaich ag ràdh gur ann leò féin a chaidh, 's gun do thuit deich mìle marbh mu'n do sguir iad. So an aon bhlàr mòr, air am bhei iomradh, a bh' eatorra. Ach cha d' rinn sud an gnothach ni b' fhusadh do na Ròmhanaich na bha e roimhe. 'S ann tha e coslach a dhùisg sud suas spiorad luchd

nam beann gus an tòrachd a thoirt a mach air son na chaill iad. Co dhiù b' éigin do Agricola an t-sreath dhaingnichean ud ris an do ghabh e uiread de shaothair fhàgail as a dhéigh goirid an déigh sud, 's a dhol air ais a deas ceud mìle a dh'ionnsuidh an àite 's an robh e roimhe sud. 'N uair a theich e deas chuir e 'luingeas timchioll Alba gu beachd a ghabhail air meudachd an eilein, 's air nàdur an oirthir. Ghairm an t-Impire dhachaidh e an ath bhliadhna, 's bhàsaich e 's an Eadailt' ochd bliadhn' an déigh sin.

Thug na Ròmhanaich Caledònaich mar ainm air luchd-àiteachaidh Bhreatuinn a tuath. 'S ann fo'n ainm sin a tha 'n luchd-eachdraidh Ròmhanach a ghnàth a' labhairt umpa. 'S i barail sgoileirean Gàelach gur Coilltich is ciall do'n fhocal 's gur h-ann o luchd-àiteachaidh Bhreatuinn a deas a fhuair iad e; 's o nach b' urrainn iad a ràdh mar bha e 's a' Ghàelic, gu'n do Laidinich iad e gun eadar-theangachadh idir. Thug iad Caledònia mar ainm air an dùthaich aca—'s e sin dùthaich nan Coillteach. Bha fois o chogadh aig na Caledònaich tuilleadh ri linn Dhomitian agus Adrian a lean e air an righ-chathair. Ach an uair a thàinig Antònius Pius gu bhi 'na Impire, 138 A.D., chuir e uachdaran d' am b' ainm Lollius Urbicus os ceann Bhreatuinn. Goirid an déigh do'n t-Seanalair so gnothuichean a chur air dòigh 'an ceann a deas an eilein, chuir e 'aghaidh gu tuath, agus thòisich e air togail ball' àrd eadar ceann na Friù 'us taobh amhainn Chluaidh, far an robh na daingnichean a thog Agricola. Bha cumhachd na Ròimh' aig a h-àirde 'am Breatunn mu'n àm so. 'S i barail luchd-eachdraidh gur h-ann fo chomannda Lolliuis Urbicuis a thàinig an t-arm Ròmhanach an toiseach gu tuath co fada ri ceann a 'sear Loch Neis. Cha 'n 'eil a bheag sgriobhta mu thimchioll an turuis sin, ach tha làthraichean nan raidean mòr a rinn iad troimh 'n dùthaich gus an àit' ud ri'm faicinn fathast. Co dhiu, cha tug iad fo chìs riamh aon de na treubhan a bha tuath air ball' Antoniuis. 'S a' bhliadhna 170 dh' fhàg iad na bha tuath air a' bhall' ud aig na Caledònaich féin.

Ach 'an àit' iadsan a bhi riaraichte le sin thòisich iad a' cur dragh mòr air na Ròmhanaich a deas air a chrìch ud. 'An déigh caochladh ionnsuidhean fuilteach anns an d' rinn iad mòran creachaidh air an dùthaich a deas, thainig an t-Impire Ròmhanach, Seuerus, 's a' bhliadhna 209. Ghabh e roimhe tre 'n dùthaich air los na Caledònaich uile thoirt fo chìs, gus an d' ràinig e 'n Caol Muireach; mar is coslaich' air na ròidibh a bha deanta roimhe sud, gun duine beò ga choinneachadh, air son stad a chur air a thurus. Bha na Caledònaich ga chuairteachadh fad an rathaid, roimhe 's as a dhéigh, ach iad a' ruith tre 'n choille gun bhi idir air am faicinn, a' gearradh as na h-uile neach a leigeadh an deireadh air, no rachadh a mach as an t-sreith! 'N uair a ràinig Seuerus ceann a thuruis bha 50,000 dheth 'chuid saighdearan air bàsachadh. Phill e air ais an deigh a thoirt air cuid de na treubhan tuathach gealltuinn gu'n cumadh iad an t-sith. Ach cha d' fhairich 'siad iad fein fo cheanglaichean sud a dheanamh. Lean iad air a' chogadh 's air a' chreachadh mar bha iad, 's na saighdearan Ròmhanach a' feuchainn ri 'n cumail dhiubh mar a b' urrainn iad. Ach bha nis an t-àm a' dlùthachadh 's am feumadh na Ròmhanaich na bh' aca de shaighdearan air son iad féin a dhionadh aig a' bhaile. Bha na Gearmailtich 'us fineachan tuathach eile na Roinn-Eòrpa a' brise[illegible] a steach 's a' gabhail scalbh air a' chuid a b'fhearr de 'na mòr-roi[illegible] ean. Bha an impireachd air fàs co mòr 's gu'n robh i 'dol a[illegible] chéile le 'cudthrom féin. Ghairmeadh air falbh á Breatunn a[illegible] aon mu dheireadh de 'na legiona Romhanach 's a' bhliadhna 446, an déigh dhoibh ceann a deas an eilein a chumail ré 500 bliadhna, 's dh'fhàg iad na Breatunnaich gu iad féin a dhionadh mar a b' fhearr a b' urrainn iad.

## CAIB. III.

### TIGHINN AN T-SOISGEIL.

Co luath 's a thuig na Caledònaich, no Coilltich Alba, gu'n d' fhalbh na Ròmhanaich, dh' fhàs iad ni bu ro dhàine na bha iad roimhe gus an coimhearsnaich 'an ceann a deas an eilein a chreachadh 's a' cheannsachadh. 'S mar a bha iad sud co fada fo chìs aig na Ròmhanaich a bha deanamh obair na saighdearachd uile, bha iad an déigh cleachdaidhean cogaidh a leigeadh dhiubh, 's cha b' urrainn iad seasamh ri cumhachd 'us cruadal nan Tuathach. Agus o nach robh iad idir air son géilleadh dhoibh, 's e rinn iad fios a chur air àireamh mòr shaighdearan as a Ghearmailt, da 'm b' ainm Anglo-Sacsonaich, a bha ainmeil air son an treubhantais 'an cogadh. Thàinig na h-eilthirich ud a nall 'nam buidhnibh lìonmhor, agus le còmhnadh na muinntir sin chaidh aig na Breatunnaich air na tuathaich a ruagadh air ais do an dìdeanaibh beanntachail féin. Ach cha b' fhada gus an do ghabh iad aithreachas as àn earbsa 'chuir iad 's na coigrich ud. 'N uair a chunnaic na Sacsonaich gu'n robh 'n tìr taitneach do'n t-sùil, 'us maith a chum bìdh, 'sann a dh' fheumadh iad an cuid féin a dheanamh dhi. Thòisich an luchd-dùthcha air brùchdadh a nall g'an cuideachadh, 's an ùine nach robh fada chaidh ac' air seann luchd-àiteachaidh na tìr' a' sguabadh a null do'n oisein ris an abrar Ueilse, agus Còrnbhal, far an deachaidh ac' air iad féin a dhionadh ré ùin' o 'naimhdibh, 's an robh iad a' gnàthachadh an seann chainnt fein agus an seann laghanana. Ach fadheòidh chaidh an ceannsachadh 's an cur ri rioghachd Shasuinn. Co dhiù tha 'n sliochd 's a' chuid ud de'n tìr gus an la 'n diugh, a' labhairt seann chainnt

Bhreatuinn. 'N uair a ghabh na coigrich ud sealbh air a chuid bu mhò 's a' b' fhearr de'n tìr rinn iad, còmhladh ris gach caochladh eile, atharrachadh ainm a thoirt oirre. 'N an cànain féin theirteadh Angeli-land, no Angli-land rithe, air a ghiorrachadh 's air a chaochladh a nis gu England. Ach 's e thug seann luchd-àiteachaidh na tìre, araon na Ueilsich, 's na tuath Bhreatunnaich air na coigrich ud, Sasgonnaich, agus Sasgoinn ris an duthaich, 'se sin air a ghiorrachadh 's air a mhìneachadh, Sasunnaich agus Sasunn, mar a their na Ueilsich, 's na Gàeil, 's na h-Eireannaich gus an la 'n diùgh.

2. Fhad 's a bha ceann a deas Bhreatuinn, no mar a theirear ris a nis, Sasunn, 'na mòr-roinn Ròmhanach, bha i 'mealtuinn na h-uile còir 'us sochair a bhuineadh do gach earrann eile de'n Impireachd mhòir, fharsuing sin. Bha cothrom ac' a dhol gu sàbhailt o aon mhòr-roinn gu aon eile, 's co tric 's a thogradh iad do 'n Ròimh féin, àrd-bhaile na h-Impireachd, 's cha 'n 'eil teagamh nach robh so 'na mheadhon, 'am freasdal an Tighearn air an t-soisgeul a sgaoileadh feadh na Roinn-Eòrpa, ni bu luaithe na dheanadh e air sheòl eile. Lean an tighearnas Ròmhanach air cur an aghaidh a' chreidimh Chriosduidh, ùine fhada 'an déigh nan Abstol; agus bha mar sin laghanna cruaidh air an deanamh 'an aghaidh nan Criosduidhean, gu h-àraidh na'm biodh iad a' craobhsgaoileadh a' chreidimh. Ach mar bu trice bha iad saor o gheurleanmhuinn, mur tigeadh neach air bith gu bhi 'na fhear-casaid, ni a thàinig gu bhi mi-mheasail a measg nam Pàganach féin. Bha mar so teachdairean an t-soisgeil a' siubhal o dhùthaich gu dùthaich, leis an robh eòlas air a mheudachadh. Tha luchd-eachdraidh a' faighinn lorg an t-soisgeil gu soilleir 'an Sasunn mu 'n bhliadhna A.D. 209. Bha eaglaisean 'an lìonmhoireachd feadh Shasuinn o sud a mach tuilleadh. Bha àrd-sheanadh, no comhairl' eaglaiseach air a cumail 'am bail' àraidh air tir-mòr na Roinn-Eòrpa 's an ath linn, 's bha teachdairean o na h-eaglaisibh Sasunnach a làthair aig an t-seanadh. Ach cha d'fhuair an soisgeul fonn

'an Alba gu follaiseach co buileach tràth is sin. Cha'n e mhàin gu'n robh an creideamh Druidheach 'na aghaidh 'an sin; ach bha'n sluagh cumanta, 's gu h-àraidh na cinn-fheadhna 's na h-uile àit' a tuath air a' bhall' a rinn na Ròmhanaich aig a' chrich Shasunnaich, co an-amharusach mu ni sam bith a thigeadh o dheas, 's nach éisdeadh iad ris, eagal gur lìon a bhiodh ann air son an ribeadh 's an glacadh. B' e òganach a mhuinntir ceann a tuath Shasuinn an ceud neach air a bheil dearbh-chinnt' a shearmonaich an soisgeul gu follaiseach 'an Alba. Ninian a b' ainm dha, mac aoin de chinn-feadhna na dùthcha ud. Thachair dha bhi 's an Ròimh; 's co-dhiù 's ann an sin no aig a' bhaile 'fhuair e eòlas air an t-soisgeul, cha 'n urrainnear a ràdh. Fhuair Easbuig na Ròimh', nach robh fathast air fàs 'na Phàpa, mach gu'n robh eòlas maith aig air an fhìrinn, 's choisrig e air son na ministrealachd e, 's chuir e nall e a shearmonachadh do na h-Albannaich. Thog an teachdaire so eaglais bheag 'am bail' àraidh ann an Galabhaigh, 'am fior cheann a deas Alba. B' i sin a' cheud eaglais a thogadh air fonn Alba. Thàinig teachdair eile d' am b' ainm Paladius as an Ròimh do Eirinn, 's á sin do Alba, mu 'n cuairt do 'n aon àm ri Naomh Ninian. Bha iad le chéil' a' searmonachadh air leth, 'an ceann a deas na rioghachd. Ach cha 'n 'eil mòr iomradh air an tomhas de shoirbheachadh air an d' ràinig iad. Bha 'so mu cheud gu leth bliadhna 'an déigh an deadh sgeul freumh a ghabhail ann an Sasunn. Cha 'n fheud teagamh a bhi nach robh an soisgeul 'an Alba 's an Eirinn roimhe sud, ach gu h-uaigneach, air son an aobhair a dh'ainmicheadh. B' e Constantin Mòr an ceud Impire Ròmhanach a thàinig gu bhi 'na Chriosduidh, agus a thug do na Criosduidhibh làn shaorsa 'bhi air an riaghladh a réir lagh' Chriosd. Thàinig esan a dh' ionnsuidh na righ-chaithreach 's a' bhliadhna 310. Bha sin còrr 'us 100 bliadhna mu 'n d' fhàg na Ròmhanaich Sasunn gu h-iomlan. Agus mar a bha làn shaorsainn o'n taobh a mach aig an eaglais ré nan ceud bliadhn' ud, tha aobhar a bhi 'creidsinn gu'n d' rinn an eaglais leudachadh

maith 's an dùthaich. Ach an uair a thàinig na Sacsonaich, a bha 'n am Pàganaich, gu làmh an uachdar fhaotainn, cha robh àit' idir aig a' chreideamh 's an tìr, ach 'an Còrnbhal 's ann an Ueils, far an robh seann luchd-àiteachaidh na tìre air an ruagadh. Ach an dà àite sin a mhàin 's e glé bheag de chraobh-sgaoileadh a rinn an soisgeul air feadh Alba no Shasuinn, gus mu 'n cuairt do 150 bliadhn' an déigh Niniain 'us Phaladiuis an d' thàinig soisgeulaiche cliùiteach eile gu taobh 's iar Alba, d' am b' ainm Callum-Cille, air an toir sinn iomradh 'an déigh so.

---

## CAIB. IV.

### NA PICTICH—NA SGAOTHAICH—CALLUM-CILLE.

Chaidh Ainmeachadh cheana gu'n tug na sgriobhadairean Ròmhanach Caledònaich, no Coilltich, mar ainm air na seann Albannaich. Bha 'n t-ainm sin a' gabhail càraidh gu h-àraidh ris a' chuid diubh a bha chòmhnuidh 'am meadhon na dùthcha, 's air an taobh an ear 's an iar dheas dith. 'S iad sin is mò bha 'cur de dhragh air na coigrich ud. Cha robh iad a' faicinn a' bheag de luchd-àiteachaidh taobh siar na dùthcha 's nan eilein. Ach mu'n d' fhalbh na Ròmhanaich á Sasunn thug iad Pictich, 'n an cainnt-san *Picti*, mar ainm air an treubh no na treubhaibh a bha chòmhnuidh an taobh an ear-dheas Alba. Bha na Picti fo riaghladh aoin cheannaird no Phrionnsa, 's mar a bha na h-uiread de threubhan ann air dol an ceann a' chéile, bha iad gu maith làidir gu iad féin a dhìonadh o na Ròmhanaich. Tha caochladh bheachdan a measg luchd-eachdraidh mu sheadh an ainme, Pictich. Ach 's e 's coslaiche gu'm buin e do'n fhocal Laidinn, a *bhi*

'*dath;* mar gu'm biodh e'na chleachdadh aig na saighdearaibh tuathach so a bhi 'dath an aghaidhean 'an àm cogaidh le sùil ri iad féin a dheanamh ni b' eagalaiche do'n naimhdibh, ni a bha ri 'fhaicinn a measg cuid eile de fhineachan leth chàllaicht' an t-saoghail. Bha Pictich Thuathach 'us Dheasach ann; iad so mu dheireadh a chòmhnuidh 's a' chuid sin de Alba 'bha eadar an dà ghàradh ud a rinn na Ròmhanaich, ris an abrar machair na Galltachd. Ach 's a' bhliadhna 347 thàinig Ida, ceann-feadhna Sacsonach, air tìr mu Bheruic a tuath, 's cheannsaich e na Pictich Dheasach. A' chuid diubh nach do mharbh, 's nach d' fhuadaich e, mheasgaich iad le an luchd dùthcha. Agus 'an ùine nach robh fad' an déigh sin, thàinig na treubhan ud uile gu bhi air an riaghladh le prionnsa nam Picteach a tuath tre chòmhnadh luchd cuideachaidh o thaobh siar Alba ris an abrar Sgaothaich, a tha tòiseachadh air togail an cinn 'an eachdraidh Albannaich mu'n àm so.

2. 'S gann a tha ceum sam bith eile 'an seann eachdraidh is tric' anns a bheil na Seanachaidhean Galld' 'us Sasunnach, aig a' bheil beaganas air na Gàeil 's air an cainnt a' sleamhnachadh, na eachdraidh nan Sgaothach. Rinn an dara buidheann diubh féin co sleamhuinn do'n bhuidhinn eile an ceum so 's gu bheil iad a' tuiteam ann muin air mhuin. Their aon Seanachaidh, thàinig na Sgaothaich as an Spàinn uair no uair-eigin, cha'n 'eil fios cuin, 's thàinig iad do Alba 's a' bhliadhna 500, 's their am fear eil' as a bheul-san—thàinig na Gàeil do 'n Ghàeltachd air a leithid sud de bhliadhna. Nis tha e fior gu'n robh buntanas aig seann luchd-àiteachaidh na Spàinne 's na Frainge ris na seana Bhreatunnaich, mar tha 'n cainnt gus an là 'n diugh a' dearbhadh. Ach le bhi coimeas nan eachdraidhean is sine r'a chéile, tha e co dhiù co coslach—a réir barail na muinntir is mò a rannsaich ni's coslaiche, gur h-ann a chaidh na Sgaothaich a null do Eirinn á Alba gu maith tràth 'an eachdraidh nan rioghachdan so, 's gu'n d' rinn iad ri ùine rùm maith dhoibh féin 'an cearnaidh fharsuing de'n tìr sin, air sheòl 's gu'n tàinig i fadheòidh gu bhi air a h-ainmeachadh

orra féin. 'S e Sgaothaich am fior ainm Gàelach, a tha 'ciallachadh an nòis a bh' aig an dream lìonmhor ud, air a bhi dlùth leantuinn ris a' cheann-feadhna mar ni sgaoth sheillean ris a' mhàthair-àil. Ge b' e sam bith àit' an stad ise, stadaidh iadsan. Agus aon uair 's gu'n stad iad idir, cha 'n 'eil e furasd an cur air falbh. Cha b' urrainn luchd Laidinn do nach b' aithne a' Ghàelic, Sgaothaich a ràdh, 's air son *ich* cha bhiodh gnothuch idir aca ris air deireadh focail. Nam fàgadh iad *ao* as 's e Scuti a theireadh iad; na'n tugadh iad *a* as 's e Scoti a theireadh iad. A réir so tha 'n seann luchd eachdraidh Ròmhanach a' gnàthachadh an dà fhocail air son an aon ainme. Ach fadheòidh thàinig iad, mar bu trice, gu bhi 'ga sgrìobhadh Scoti, oir 's e sin beagan a b' fhuaimniche 's a' chainnt acasan. Mata, ma chreidear an luchd eachdraidh is faide a rannsaich, bha Scoti 'an Gaeltachd Alba féin o shean, co cinnteach 's a bha 'n Eirinn. Bha treubh no dhà dhiubh 'an Siorrachd Rois, agus anns an Eilean Dubh. Bha dream eile dhiubh timchioll air bun amhainn Chluaidh, a bhiodh gu maith tric a' cogadh còmhladh ris na Pictich 'an aghaidh nan Ròmhanach, 's nan Deasach an déigh do na Ròmhanaich falbh. Tha e air a ràdh gu'n tàinig cuid diubh so, co dhiù, á Eirinn, agus gu'n d' fhuadaicheadh a null a rìs ann iad. Ach ma rinneadh sin, thàinig iad air an ais 'an ùine ghoirid, no bha cuid diubh nach do chuireadh air falbh idir, a bhuineadh do sheann luchd àiteachaidh an àite sin, o'n bha Scoti ann a ghnàth a bha 'n co-bhoinn ris na Pictich 'an aghaidh nan Deasach.

3. 'S a' bhliadhna 503 A.D. thàinig dream de na Sgaothaich a nall á Eirinn 'n an trì buidhnibh beaga, fo thriùir cheann-feadhna. Ghabh fear dhiubh sin d' am b' ainm Fearghas, sealbh air Ceanntire le 'luchd-leanmhuinn. Ghabh fear eile d' am b' ainm Lathairna, sealbh air àit' a b'fhaid' an ear na sud air an tug e Lathairn, mar a theirear ris gus an là 'n diugh. Ghabh an treas fear d' am b' ainm Aonghas, sealbh air eilean Ile. Cha do chuireadh mòran grabaidh air na coigrich ud 'n an ceud tighinn air tìr a thaobh iad

a bhi tearc 'an àireamh, 's nach d'éirich an-amharus sam bith 'an inntinn righ nam Picteach mu'n timchioll. Agus mar a bha taobh siar Alba 's an àm ud air bheag sluaigh, 's ann a shaoileadh na Pictich gur h-ann g'an cuideachadh a bhiodh iad sud an aghaidh nan naimhdean eile a bh'aca. Co dhiù, 'n uair a fhuair na Sgaoth-aich a thàinig á Eirinn fàrdach air a cur air dòigh do gach fear dhiubh féin, thòisich buidheann 'us buidheann bheag eil' a tighinn a nall as an déigh, gus mu dheireadh an robh àireamh mhaith ann diubh. Agus mar bu triùir bhràithrean na cinn-fheadhna, 's a bhiodh iad 'an comh-bhoinn 'an aghaidh naimhdean sam bith eile, 's ann a b' eagalach leis na Pictich aghaidh a chur orra, 's mar is coslaiche cogadh eil' air an làimh aig an àm cheudna. 'S e bun a bh' ann, chaidh Fearghas a chrùnadh 'na righ air a luchd lean-mhuinn fein. Bha 'n dithis bhràithrean eile 'n an àrd-riaghalair-ibh thairis air an fhearann air an do ghabh iad sealbh, agus a réir coslais, ullamh gu Fearghas a chuideachadh n'an tigeadh ceann-feadhna no prionnsa sam bith eil' a chur dragh air. Olaich thap-aidh a bha'n sud, ro theòma gu dachaidh a dheanamh dhoibh féin an àite sam bith 'am faigheadh iad aon chas a steach.

4. Cha 'n 'eil teagamh sam bith nach b' ann 's a' chreideamh Chriosduidh a bha na cinn-fheadhna a dh'ainmich sinn, agus an luchd-leanmhunn air an togail suas. Ach cha tug iad oidhirp sam bith air an deadh sgeul a chraobh-sgaoileadh a measg nan treubhan a bha mu'n timchioll. Cha robh ni air an aire ach an saoghal a chothachadh, ged a dh'fheudas e bhi 'am freasdal an Tighearna gu'n robh iadsan a thighinn do Alba 'na mheadhon air a bhi a' réiteachadh an rathaid roimh an duine mhaith a rinn-eadh 'na inneal an soisgeul a thoirt do eileanaibh 'us tir-mòr na h-Alba, a bha 's an àm ud fo dhorchadas na Pàganachd. B' ann 's a' bhliadhna 563 a thàinig Callum Cille 'nall á Eirinn do thaobh 's iar Alba, le dà fhear-dheug de luchd-leanmhuinn ionmhuinn, a bha mar dheisciobluibh aige, 's mar luchd-cuideachaidh, a' sear-monachadh do 'n t-sluagh a thàinig e 'theagasg. Bha Callum-

Cille féin 'na dhuin' òg, 'an tréin' a neirt an sin, mu dhà fhichead bliadhn' a dh'aois, 'na dhuine fòghluimte, a réir an tomhais eòlais a bh' aig daoinibh 's an àm ud; 'an dlùth dhàimh ri aon de theaghlaichean rioghail Eirinn, agus do'n righ Conall, de shliochd Fhearghais a bha 'rioghachadh 'an taobh 's iar na h-Alba 'san àm ud. Roghnaich Callum-Cille eaglais 'us àite tàimh a chur suas air a shon féin 's a luchd-leanmhuinn 'an eilein beag air culthaobh Mhuile, ris an abairte I, agus o 'n uair ud, I Challuim-Chille, a thug an righ dha, a réir barail cuid, mar shaor-thiodhlac. Cha robh cheud eaglais a chuireadh suas ach beag 'us suarrach, ach 'an déigh sin chuireadh eaglais a suas ris an abrar Abaid, aig a bheil mìrean de 'n bhalla 'na sheasamh fathast As an eilean bheag so bha iad air ais 's air aghart a' searmonachadh air feadh Alba gu h-iomlan. B' e aon de na ceud turuis a rinn Callum-Cille féin a dhol a dh'amharc Bhrìde, righ nam Picteach, aig an robh a lùchairt an taobh-deas Alba. Tha luchd-eachdraidh ag ràdh gu'n d' iompaich Callum-Cille Bride. Co dhiù bha 's nach robh barrachd ann air na b' urrainn Callum-Cille 'dheanamh de iompachadh thug an righ làn chead agus, a réir coslais, cuideachadh do na soisgeulaichibh ud an deadh sgeul a chur an céill anns gach cearna de 'rioghachd. Bha iadsan a' gabhail a' chothroim mar a b'fhearr a dh'fheudadh iad. Bha Collaist aca 'an I anns an robh iad a' fòghlum mhinisteirean òga 's ga'n deasachadh air son searmonachadh an t-soisgeil. Bha na teachdairean so a' dol tre gach eilean 'us cearna, air sheòl 's gu'n cual iad uile iomradh air slighe na slàinte.

Bha saothair nan daoin' ud gu mòr air a beannachadh do'n t-sluagh; cha b' ann a mhàin ri linn Challuim-Chille féin, ach ré ùine mhòir an déigh sin. B' e Cùil-dé-ich a theireadh na Laidinich ris a' cheud mhuinntir a thréig an iodhalan, agus a dh'aidich an ùmhlachd do lagh Challum-Chille. Tha caochladh bharailean a measg luchd-eachdraidh mu sheadh an fhocail, Cùil-dé-ich; ach 's e 's coslaiche gur h-e 'n seann fhocal Gàelic, Gillean-

Dé a th'ann, leis an robh an luchd-dùthcha 'a' cur dealachadh eadar a' mhuinntir ud 's na bha fathast a' leantuinn breugaireachd nan sagartan Druidheach. Their na Gàeil aig a bheil eòlas air eachdraidh, Cùildeich riù. Tha aobhar a bhi 'creidsinn gu'n do ghléidh eaglais nan Cùildeach 'an Alba teagasgan 'us oideas an t-soisgeil co fada ri eaglais eile 's an Roinn-Eòrpa, ach a h-aon, o mheasgachadh le mearachdaibh na Pàpanachd. Cha robh easbuigean ac' idir 'an Alba 's na ceud linnibh ud, no luchd-riaghlaidh sam bith eile 's an eaglais ach na ministeirean a bha 'searmonachadh, agus seanairean no éildeirean. Mar nach robh a leithid de ni is stìpinean ann, ach gu'n robh na h-uile searmonaich' air a chumail suas le tabhartas saor-thoil an t-sluaigh, cha b' urrainn a leithid de ni is Pàtranachd a bhi ann ni bu mhò: 's ann an lorg truaillidheachd a' chreidimh Phàpanaich a thàinig an t-olc sin a steach do'n eaglais. Bha fiùdhalaich an Ath-leasachaidh a' cuimhneachadh sin 'n an là féin. Thàinig I Challuim-Chille gu bhi glé mheasail, cha 'n e 'mhàin aig an t-sluagh chumanta, ach mar an ceudna aig righribh 'us luchd-riaghlaidh Alba, 's Eirinn, 's na Frainge, dheth am bheil cuid air an adhlacadh 's an eilean ud. Bha righrean taobh siar Alba 'dol do I gu bhi air an crùnadh a réir deas-ghnàth simplidh nan aman ud. Thug aon de na rìghrean clach phrìseil á Eirinn, ris an abradh iad, Liath-Fàil, air an suidheadh an righ òg 'an 'àm a bhi 'g a chrùnadh. Bha gnàth-fhocal 'n am measg ge b' e àit' am biodh a' chlach so gu 'm biodh an sin righ de shliochd nan Sgaothach air a' chathair. Thugadh a' chlach an déigh sin do Sgoinne, far am b'àbhaist righrean Alba bhi air an crùnadh. Bhàsaich Callum-Cille 'na sheann duine, agus làn de làithean air an 9mh là de mhìos meadhonach an t-samhraidh, 597, 'an déigh ceithir bliadhna-deug thar fhichead de 'bheatha 'chaitheamh a' teagasg nan Albannach ann an eòlas air slighe na slàinte. Bha ceangal mòr aige ri I anns an do chaith e'n leth mu dheireadh, agus an leth a b' fheumaile d'a bheatha. Tha e air a

ràdh gu'n do chuir e fàidheadaireachd mu 'n eilean sin 'an dàn mar a leanas:—

"I mo chridhe, I mo ghràidh,
'An àite guth Mhanach bidh geum bà;
Ach mu'n tig an saoghal gu crìch
Bi'dh I mar a bha."

Thàinig a' cheud chuid de 'n fhàidheadaireachd gu litireil gu teach o cheann fada, 's feudaidh e bhi gu'n tig a' chuid eile gu teach mar an ceudna 'na h-àm. Mhair eilean I mar lòchran laiste agus dealrach leis an t-soisgeul ri dà cheud gu leth bliadhna 'an déigh bàis abstoil na Gàeltachd, mar theirteadh ris. Ach 'an toiseach an naoidheamh linn thàinig muir-chreachadairean Lochluinn gu taobh siar Alba le càbhlach lìonmhor, 's bhiodh iad a' dol air tìr 'an àite 's an àite a thoirt leò nan uile nithe 'ghabhadh giùlan, 's a' losgadh thighean 's gach gnè àirneis nach b' urrainn iad a thoirt leò. Bha iad sud 'n am Pàganaich air nach robh eagal Dé, mar nach robh urram aca do dhuine. Chaidh iad air tìr an eilean I mar anns gach eilean beag 'us mòr eile, 's rinn iad ris a' chollaist 's ris an eaglais mhòir, 's gach tigh àluinn eil' a bh'ann mar a rinn na Babilonich air Ierusalem, fhàgail 'na thòrr. Na h-uile ni a ghabhadh losgadh loisgeadh iad, 's na h-uile ni luach-mhor a ghabhadh toirt air falbh thug iad leò. Tha 'n t-eilean mar sin 'na fhàsach gus an là 'n diugh. Tha tearc de luchd-àit-eachaidh ann, ach " 'an àite guth mhanach tha geum bà." Tach-raidh lorgan nan spùinneadairean so ruinn 'an àite 's an àite fath-ast, ann ar triall tre eachdraidh na rioghachd.

## CAIB. V.

### ALBA A' TIGHINN GU BHI 'NA H-AON RIOGHACHD.

BHA Alba air a roinn 'na trì rioghachdaibh mar a dh'ainmicheadh cheana, eadar na Sacsonaich a deas air uisge na Friù, na Pictich air an taobh 's ear, 's an ear thuath, 's na Sgaothaich 'an Earra-ghàel, 's anns na h-eileanaibh a siar. Mhair iad mar sin ré thrì ceud gu leth bliadhna an déigh do na fiùdhalaich so mu dheireadh tighinn a nall á Eirinn. Bhiodh iad sin uile gu maith tric a' caigeadh air a' chéile, gu h-àraidh na Sacsonaich agus na Pictich. Tha eachdraidh a' deanamh iomradh air iomadh caonnaig fhuiltich eadar an dà bheag-rioghachd so, anns an robh an righ féin air uairibh a' tuiteam. Ach cha robh aon aca 'deanamh uiread de lagachadh air an aon eile 's nach robh iad le chéile a' seasamh. Agus do bhrìgh nach robh buaidh mhaireannach sam bith a' leantuinn nan cathan ud, 's nach robh 'bheag de dhealachadh eadar iad 's na blàir a bha cinn-fheadhn' an taobh tuath 's nan eilean a' cur air a chéile, tha e co maith leum thairis air a' chuid so de eachdraidh nam Picteach 's nan Sacsonach; agus da rireadh cha bhiodh foighidin gu leòir aig a' chuid is lionmhoire de leughadairean gu dhol troimpe ged a bhiodh i air a cur f'an comhair; tha i co troimhe-chéile 's co neo-oideachail. Co dhiù, feudar innseadh gu bheil iomradh againn 'an eachdraidh air dà fhichead righ a bha os ceann nam Picteach a bha 'tòiseacheadh le Drius, a bh' air a' chathair 'n uair a thréig na Ròmhanach Sasunn, agus a' crìochnachadh 's a' bhliadhna 843. Bha rìghrean nan Sgaothach, aig an robh uachdranachd thairis air taobh 's iar Alba, ré ùin' fhada ro dhéigheil air rìoghachd nam Picteach a chur ris an

rìoghachd aca féin, agus fadheòdh chaidh ac' air sin a dheanamh 's an dòigh so a leanas.

2. Bha na creachadairean Lochlunnach air an tugadh iomradh cheana an deigh sealbh a ghabhail air cearna fharsuing de Eirinn mu dheireadh an ochdamh linn, 's ged a chaidh moran fol' a dhòirteadh ann a bhi feuchainn ri 'n cur air falbh, ghleidh iad an greim air an fhearann riamh, 's tha 'n sliochd air measgachadh leis a' chuid, eile de mhuinntir Eirinn. Bha dream eile dhiubh mu 'n àm sin an déigh sealbh a ghabhail air roinn mhòr de Shasunn, agus fadheòidh thàinig saighdear ainmeil ris an abrar Cainiut, mac Suen, righ Lochluinn, gu bhi 'na righ air Sasunn. Ach ged a bha iad a' cur cuairtean air eileanaibh 's iar Alba, 's 'a deanamh mòran call' an sin, cha do chuir iad dragh sam bith air rioghachd nam Picteach an taobh 's ear Alba gu faisg air meadhon an naoidheamh linn, 's e sin 's a bhliadhna 839 no 840. Bha cogadh uamhasach fuilteach eadar na Lochlunnaich 's na Pictich a' bhliadhna sin, anns an do thuit Uen, righ nam Picteach, agus Bran, an aon bhràthair a bh' aige, agus mòran de àrd uaislean na dùthcha. Bha iad co mòr air an lagachadh leis a' chogadh 's nach b'urrainn iad seasamh roimh nàmhaid cumhachdach sam bith eile a thigeadh orra. B'e Coinneach, ris an abradh na bàird, Coinneach Cruaidh, a bha 'na righ air taobh 's iar Alba an uair sin. Mar is tric their luchd-eachdraidh Coinneach MacAlpinn ris. B'e Alpinn ainm 'athar. Phòs Eocha, no mar their na Laidinnich, Achaius, athair Alpinn, nighean righ nam Picteach. B'e ainm an righ sin Unguis, agus ainm a nighinn, a thàinig gu bhi na ban-righ aig Achaius, Unguia. Mar so, b' e Alpinn, rìgh nan Sgaothach, ogha rìgh nan Picteach. Bha Alpinn an dùil gu'm faigheadh e fein rioghachd a sheanar air gach aon chor, 's gu'n robh a chòir air sin co maith ri còir fir sam bith. Ach chaidh Alpinn a mharbhadh 's an treas bliadhna de 'rioghachadh ann an siorrachd Ara, far an deachaidh e null le àireamh shaighdearan a' chreachadh na dùthcha. Thàinig Coinneach a mhac an sin a' dh'ionnsuidh a' chrùin 's a' bhliadhna

836. Bha Coinneach a' tagradh còir air rioghachd nam Picteach mar a bha 'athair, agus air son an aon aobhair. Ach ged a bha teaghlach rioghal an taobh 's ear 'nan dlù-chàirdibh dha, b' fhearr leò an rioghachd aca féin no aige-san; cha robh iad idir deònach air a dhol a mach 'gu esan a leigeadh a steach. Uime sin, o nach faigheadh e 'ni a bha e 'sanntachadh a dheòin, bha e deanamh air son fhaotainn air sheòl sam bith eile. A réir sin, 'n uair a chunnaic e na Lochlunnaich 's na Pictich a' dol am badaibh a chéile, an àit' a dhol a chuideachadh a chàirdean, 's ann a dh'fhuirich caomhan 'na thàmh, ged a bha fios aige nam buadhaicheadh na Lochlunnaich gu'n tigeadh iad air féin a ris. Ach biodh sin mar a bhitheadh e; b' fhearr le Coinneach a bhi 'feitheamh an fhàth, cunnart ann no as. Agus 'n uair a chunnaic e gu'n d'fhuair na Pictich a leithid sud de dhroch-laimhseachadh o na Lochlunnaich, ged is ann leò a chaidh, rinn e air son an rioghachd aca a ghabhail dha féin gun dàil. Bha Uen 'us Bran a bhràthair, a thuit an cogadh nan Lochlunnach, agus Coinneach MacAlpinn anns na h-oghaichean. Ach cha robh e fein 'us Ured, an ath neach a ghlac an t-slat rioghail, co faisg sin air a chéile, ma bha iad idir càirdeach d'a chéile. A réir na h-uile coslais 's e Coinneach a b' fhearr còir air a' chrùn na Ured, 's cha robh na h-uaislean Pictich aindeònach air a ghàbhail mar righ. Co dhiù chaidh an cumhachd rioghail a spìonadh á làimh an fhir ud agus a thoirt do Choinneach 's a bhliadhna 843. Bha mar sin an dà rioghachd air an aonadh, agus an ùine ghoirid theireadh Sasunnaich, tìr nan Scotach (Scotland) ris an rioghachd so, ga h-ainmeachadh air an taobh a fhuair làmh an uachdar. Ach theireadh Gàeil riamh o'n uair ud rithe an t-ainm a bha roimhe aice, Albainn, air a ghiorrachadh, Alba. B'e Coinneach MacAlpinn an t-ochdamh righ thar-fhichead a bh'air na Dalriadaich, no na Sgaothaich a thàinig á Eirinn le Fearghas. Bha staid nan Sgaothach ré an trì cheud 's dà fhichead bliadhna anns an do rioghaich an ochd duine fichead ud, glé choslach ri staid nam Picteach féin, agus feudaidh sinn am fàg-

ail as ar déigh leis a' bheagan a chaidh a radh mu'n timchioll cheana.

3. Ged a fhuair Coinneach MacAlpinn barrachd cumhachd air na bha roimh' aige, cha d' fhuair e barrachd sìth. Bha na Lochlunnaich air fàs ro dhàna 'na là-san leis an tomhas de shoirbheachadh air an d' ràinig iad 'an Eirinn 's an Sasunn. Tha eachdraidh a' deanamh iomradh air iomadh 'us iomadh còmhrag a bh' aige féin 's aig a shliochd air rìgh-chathair Alba ris a' phlàigh sgriosaich ud a bha tonn air thonn a' tighinn á Lochlunn a tuath 's a deas. Theirear Norainnich (Norsemen) ris na Lochlunnaich a tuath. Ghabh iad sealbh air Sealtainn 'us Arcu, agus air an àireamh is mo de na h-eileanan a 's iar, a chum iad aca féin ré uin' fhada. 'S ann air son na h-eileanan so 'bhi fo riaghladh nan Norainneach a thugadh Innse-Gall orra, an t-ainm a tha aig na Gàeil dheasach 's na Mòr-thirich orra gus an diugh. Gall, a' ciallachadh coigreach, Innse-Gall, eileanan nan coigreach. Cha b'e mhàin gu 'n robh na creachadairean ud a' toirt leò an airgid 's na spréidhe, bha iad a' toirt 'nan daoine leò mar thràillibh. Bha margaidhean 'an Lochlunn 's an robh iad a' reic 's a ceannach nam braighdean a thugadh as na h-eileanaibh Breatunnach air an aon dòigh 's an robh na daoine dubh' air an reic 'an Stàitibh Deas America o cheann ghoirid. 'S e aon chrann a bhiodh 's na luingeas aca, agus aon seòl mòr ceithir chearnach, ni-eigin coslach ri siùil nan sgothan iasgaich 's na h-eileanaibh a 's iar. 'S maith a dh' aithnicheadh luchd-àiteachaidh oirthir a 's iar 's a 's ear Alba an càbhlach a bha'n sud 'le 'n 'cloiginn ghreannach, coslach ri ceann dràgoin, le beul fosgailte, 's an toiseach mar uchd geòigh air an t-snàmh co fada mach ri' ghob, 's dà adhairc fhada, bhiorach iarruinn a mach as an uchd sin beagan os ceann an uisge, gu bhi tolladh nan soithichean a thigeadh a chòmhrag riù; còrr is fichead ràmh fada, laidir a mach as gach taobh dhiubh leis an robh iad ga'n iomradh—iomradh còmhladh, agus an deireadh ag éiridh suas gu carraigeach, cuaicheanach, coslach ri earball nathrach, ni b' àirde na ceann an stiùir-

eadair. Thug iad an oidhirp air righ a chur suas os ceann nan eilean 's a chuid de'n mhòr-thir air an do ghabh iad sealbh car uine ghoirid, mar a bha Gall-thaobh 'us Cataobh, pàirt de shiorrachd Rois, agus an taobh Muireach. Ach ma chuir iadsan rìgh suas, cha b' fhada gus an do chuireadh sìos e. Cha do leig righ Coinneach agus an fheadhainn a lean e air a chaithir, tàmh no fois leò gus an d' fhuadaich iad air falbh o thir-mòr Alba gu h-iomlan iad. Ghléidh iad na h-eileana ni b' fhaide. A thaobh an dragh a bha na Norannaich a' cur air righribh Alba 's an àm so, cha b' urrainn iad a' chrioch Albannach a chur ni b' fhaide deas na bha i o shean; b'e sin uisge na Friù 'us bun amhainn Chluaidh. Chithear an déigh so cionnus a bha dol dhoibh air an làimh sin. Bhàsaich righ Coinneach ann an Fontelist, àrd-bhàile na rioghachd air an t-seathamh là de cheud mhios an earraich 's a' bhliadhna 859 an treas bliadhna fichead d'a rioghachadh, seachd bliadhna air taobh 's iar Alba, agus a tri-deug air Alba tuath gu h-iomlan.

Dh' fhàg Coinneach mac da 'm b'ainm Constantin, 'us nighean da 'm b'ainm Maol-Muire—ach ghlac a bhràthair, Domhull Bàn Mac Alpinn an crùn an déigh a bhàis

4. Feumar a bhi o àm gu h-àm a' sealltuinn gu deas ri eachdraidh Shasuinn a thaobh na dàimh 's an robh an dà rìoghachd a' seasamh d'a chéile an sin, 's an déigh sin. Goirid an déigh do na Sacsonaich sealbh a ghabhail air an tìr roinn iad i 'na seachd rìoghachdaibh, ris an abair luchd-eachdraidh, Sacson Heptarchi—Heptarch, focal Greugach a tha ciallachadh seachd rioghachda. Bha laghanna air leth aig gach aon diubh sin dhi féin, ach bha àrd chomhthional ac' air son Shasuinn uile, coslach ri Pàrlamaid anns an robh iad a' deanamh reachdan air son na dùthcha gu h-iomlan, gu h-àraidh iad féin a dhìonadh o allamharaich sam bith. Bha na beag rìghrean ud coslach ri rìghribh na h-Alba féin, glé aimhreiteach 'n am measg féin, 's ro eudmhor mu 'n sochairean 's mu 'mòralachd féin. O nach robh reachd sam bith air a dhaingneachadh fathast air son an t-sreath rìoghail a tharruing dìreach

thun a' chrùin 'us uaithe, bhiodh am fear a thachradh air an rìgh-chathair a' marbhadh nam mac a bhuineadh do'n t-sliochd rìoghail a shaoileadh e bhi coslach ri grabadh a chur air a mhac féin, no air fear éigin eile 'bu mhaith leis a bhi 'na oighre air. Mar so thàinig an sliochd rìoghail mhac gu bhi co tearc mu thoiseach an naoidheamh linne 's gu'm b' e Egbert, rìgh Uesecs oighre dligheach nam beag rìoghachdan ud uile. Bha so taitneach d'a nàdur dian-thogarrach, 's chuir e roimhe gu'n deanadh e 'chuid féin diubh uile. Agus chaidh aig' air sin a dheanamh a lìon té 'us té, le cogadh 's le seòltachd. Anns a' bhliadhna 827 bha iad uile air an aonadh fo a riaghladh-san, mu'n cuairt de cheithir cheud bliadhna an déigh do na Sacsonaich tighinn do 'n tìr 'an toiseach. Feudar leum thairis air rìoghachadh Ethelof, a mhic-san; ach ri linn Alfred, ogha Egbeirt, ris an abrar Alfred Mòr, thug na deas Lochlunnaich iomadh garg ionnsuidh air an rìoghachd a dheanamh dhoibh féin, agus mu dheireadh chaidh ac' air sin a dheanamh car greis. Bhàsaich Alfred 's a' bhliadhna 901 'an sìth. Tha e air àireamh a measg nan rìghrean a b' fhearr 's a bu chomasaiche 'shuidh riamh air cathair. Anns a' bhliadhna 994 fhuair na Lochlunnaich a dh'ionnsuidh rìgh-chathair Shasuinn, ri linn Etelred an treas, no'n ceathramh rìgh an déigh Alfred. B' e Suein ainm an rìgh Lochlunnaich a choisinn a' bhuaidh sin. Fhuair Cainiut, mac Shuein, an crùn 'an deigh 'athar. 'S ann ris an duine so a bha na h-uaislean Sasunnach a' deanamh uiread de bhroscal 's gu'n tug e mar airidh a chathair a shuidheachadh air an tràigh 'nuair a bha 'muir ag éiridh, 's 'n uair bha e 'teannadh r'a chosaibh, 's ris a' chathair, thòisich e ri bagradh air a' mhuir na'm bu dàna leis tighinn ni b' fhaide. An uair nach robh am muir a' toirt ùmhlachd sam bith dha, thionndaidh e r'a luchd-broscail, ag earalachadh orra gun a bhi 'toirt glòir do cho-chreutair nach robh dheth féin ach fann; ach iad a bhi 'toirt glòir 'us urram do'n Ti a bha riaghladh na fairge 's nan uile nithe. Bha e, gun teagamh, ag aithneachadh gur mò a bha de nàdur magaidh na de fhìor

chàirdeas 'n an cuid broscail. Bha triùir mac aig an rìgh so, 's dh'òrduich e aig àm a bhàis fear dhiubh na rìgh air Lochlunn a Tuath, fear 'eil air Lochlunn a Deas, agus an treas fear a bhi 'n a rìgh air Sasunn. Ach bhàsaich am fear mu dheireadh agus a mhac mu'n cuairt do shea bliadhna an déigh sin, 's chaidh an crùn Sasunnach a thoirt air ais do'n t-sliochd rìoghail aca féin, 's a' bhliadhna 1041. Bha Edmund, mac Ethelred, a' riaghladh car greis os ceann pàirt de thaobh tuath Shasuinn, 's de cheann a deas Alba ri linn Chainiut. Bha dithis mac aig Edmund so, Eduin agus Eideard. Bha Eduin so a' cumail crìche ri rìghribh na h-Alba 'na là féin. Tha 'n diugh baile mòr ainmeil, inbheil, air machair na Galltachd aig a bheil creag anabarrach àrd air a thaobh a 's iar. Cha 'n fhaighear a dh' ionnsuidh na creige so ach air an taobh an ear dhi. B' i 'chreag so ri linn Eduin a' chrìoch eadar e 's Alba. Thog e daingneach làidir air mullach na creige, 's rinn e baile aig a bonn a bha furasd a dhìonadh o mhullach na daingnich. Thugadh Eduin's burgh mar ainm air a' bhaile, air a ghiorrachadh, Edinburgh, 's e sin Dùneidin, àrd-bhaile rioghachd Alba. Cluinnidh sinn fathast mu thimchioll a bhràthar, Eideard; ach thigeamaid a nis air ar n-ais do Alba.

5. An déigh bàis Dhomhuill MhicAlpinn, 's a bhliadhna 863, thàinig Constantin, mac righ Coinnich, thun a' chrùin. Bha esan 's na rìghrean a lean as a dhéigh, mar iad-san a chaidh roimhe, air an cumail 'n an drip leis na Lochlunnaich, nach robh 'leigeadh tàmh leò ach a' feuchainn ri briseadh a steach air an rioghachd an àit' éigin. Feumaidh gu'n robh staid sluaigh Alba glé an-shocair 's na linnibh ud, leis an trioblaid a bh' aca dheth na naimhdean o'n taobh a mach, agus gach troimh-chéile a bh' ac' aig a bhaile, eadar buill fa leth an teaghlaich rìoghail a' còmhstri co gheibheadh do'n rìgh-chathair na h-uile uair a bhiodh i falamh, ré 150 bliadhna an déigh Choinnich; oir cha robh reachd air a dhaingneachadh fathast a' deanamh a' chrùin cinnteach do cheud ghin an rìgh a bha air a' chaithir. Do bhrìgh nach do thachair ni ùr sam bith 's an

rioghachd ris am bheil mòr ghnothuch againn ré a' cheud gu leth bliadhn' ud ach gun robh i, mar tha sgrìobhaidhean àraidh ag ràdh, air an innein gu 'bualadh ri chéile, 's gu 'toirt a dh' ionnsuidh a' chruth 's a' chumaidh 's an robh i gu fantuinn ré iomadh linn an déigh sud, feudar leum thairis air a' chuid sin de 'n eachdraidh gun tuilleadh leudachaidh.

---

## CAIB. VI.

### MEUDACHADH NA RIOGHACHD.

FEUDAR a ràdh gu'n d' fhuair Callum II. an rioghachd 's a bhliadhna 1003 anns an dearbh shuidheachadh 's an d' fhàg a shinnsir Coinneach MacAlpinn i ceud gu leth bliadhna roimhe sin; na Lochlunnaich co draghail 's a bha iad riamh, ged a bha iad a' faotuinn rotadh uamhasach na h-uile turus as ùr a bha iad a' tighinn. Ach an déigh sin uile chaidh aig' air a chrìochan a chur am farsuingeachd air an làimh dheis. Tha 'chuid is lionmhoire de luchd-eachdraidh ag aideachadh gur h-ann ri 'linn-san a chuireadh a' chrìoch Albannach co fada gu deas 's a bha i air a socrachadh anns gach linn o'n uair sin, ged tha e coslach gun d' thugadh ionnsuidh air a teannadh a tuath an déigh a bhàis. Mhair rioghachadh Challuim deich bliadhna fichead. 'N uair a bhàsaich e ghiulaineadh a chorp gu ruig I Challum-Chille leis an t-sòluimteachd a bha cubhaidh aig a leithid de àm, 's dh' àdhlaiceadh e maille ri 'shinnsiribh 's an eilean ud air an robh an sluagh ag amharc mar thalamh naomh. Dh' fhàg e dithis nighean, agus b'e mac té dhiubh sin, da'm b'ainm Donnachadh, a rioghaich 'na àite. Cha robh Donnachadh sea bliadhna a' rioghachadh 'n uair a chaidh a mharbhadh le duine comharraichte da'm b'ainm Mac-Beith.

2. Tha luchd-seanachais ag innseadh co iomadh sgeul eug-samhail mu thimchioll Mhic-Bheith 's gu feumar ni-eigin de rannsachadh a dheanamh air son ruigsinn air an fhirinn. Bhonntaich an cleasaiche Sasunnach ainmeil sin, Shakespear, aon de na puirt-chleasachd aig' air na gniomharaibh bu mheas a bh' air an cur as leth Mhic-Bheith, 's air na nithibh bu mheas a thachair dha gus an do chuireadh dheth 'n chathair e. 'S e bh' aig a' chleasaiche, 's aig gach fear dheth sheòrsa 's an amharc cliù fhaotainn dha féin air son a bhi co comasach air aignidhean dhaoin' a ghluasad le foclaibh maith 'us droch fhoclaibh, Gidheadh tha cuid de luchd-eachdraidh a' deanamh ceann-iùil de'n chleasaich' ud, a chionn gu bheil a sheanachas co sgeul-amhuil, 's co taitneach ri 'leughadh. Gu'n tug Mac-Bheith fiadhachadh caoimhneil do rìgh Donnachadh gu a chaisteal fein, gu'n d' rinn e cuirm chàirdeil da, gu'n do chuir e mhisg air a gheard-pearsa, 's gu'n do mharbh e le 'làimh fein 'na sheòmar codail e—fad locha buidh' air a leithid sin de sheanachas. Ach cha 'n 'eil focal firinn 'an aoir an t-Sasunnaich do 'n Ghàel thapaidh ud. Rinn Mac-Bheith aramach 'an aghaidh an rìgh; chaidh an rìgh 'na aghaidh le àireamh shaighdearan gu 'cheannsachadh; choinnich iad a chéile faisg air Eilgin. 'S ann le Mac-Beith a chaidh an là. Thuit an rìgh 's a' bhlàr, 's rinn am fear a choisinn na h-uile cabhag air son e féin fhaotainn air a chrùnadh 'na àite. Cha robh Donnachadh, mar tha cuid ag ràdh, 'na sheann duine 'n uair a bhàsaich e; oir cha b'e bhràthair, no eadhon 'athair a bha rioghachadh roimh' ach a sheanair, cha robh ach sea bliadhna o thàinig e féin a dh'ionnsuidh na righ-chaithreach, 's cha b' urrainn e bhi ach 'na dhuin' òg aig an àm ud. Ach tha e coslach gu'm bu duine soirbh e, 's gu'n robh Mac-Beith a' smuaineachadh gu'm b' urrainn e gu furasd a chur, beò no marbh, dheth 'n chathair, 's gur e féin bu fhreagarraich air son àite rìgh a lionadh. Agus mar a bha 'inntinn suidhicht' air sin, bha iomadh lethsgeul aig' air son a dhol air aghart. A thaobh a mhàthar bha e féin de 'n t-sliochd rioghail. Bha e féin 's an righ 'an dlùth dhàimh da

chéile; agus bha e 'na cheann-feadhna co cumhachdach 's a bha 'n Alba. Bha e 'na Mhaor-mòr air Ros, agus bha e air pòsadh bantrach Mhaoir-mòir Mhuireidh, agus mar sin 'na cheann air 'an taobh Mhuireach gus an tigeadh Lùlaoch, mac a ceud fir-pòsda, gu aois. Craoch a b' ainm do'n bhain-tighearn so: bu nighean i do Bhoidhe, mac rìgh Coinneach, a bh' air a' chathair roimh 'sheanair Dhonnachaidh, agus tha e coslach gu'n robh i de 'n aon chuideachd ri Iesebel, bean Ahaib, a' sior bhrosnachadh a companaich gu h-olc. Co dhiù, fhuair Mac-beith e féin air a chrùnadh 'na rìgh, le cuideachadh nan Rosach 's nam Muireach, 's tha e air innseadh gu'm bu deadh riaghlair e gus an do thòisich a spiorad a' goirteachadh le iomaguin 'us eagal gu 'n deantadh ris mar a rinn e féin. Rinn e daingneach làidir air Dunsinnain 'an Siorrachd Pheirt, air son e féin a dhìonadh 'an aghaidh eascaraid sam bith a dh'fheudadh tighinn. Agus tha cuid ag ràdh gur e bagradh a leig e mach eadar 'fhiaclaibh 'an aghaidh aon de chinnfheadhna Shiorrachd Fiofa bu mheadhon air a rìoghachadh a ghiorrachadh. Fhuair an ceann-feadhn' ud sanas o charaid éigin 's ruith e le 'bheatha gu cùirt Shasuinn, far an do thòisich e féin 's oighre dligheach Alba air deanamh ullachadh air son Mac-beith a thilgeadh dheth 'n chaithir.

3. Dh' fhàg rìgh Donnachadh dithis mac, ainm an fhir bu shine Callum, da 'm bu cho-ainm Ceann-mòr, ainm an fhir a b' òige Domhull Bàn. Theich Callum Ceann-mòr gu deas gu ruig Sasunn; theich Domhull Bàn gu tuath do eileanaibh Innse-gall. Bha iad le chéile, na 'm fògarraich, fear a tuath 's fear a deas ré nan cùig bliadhna deug a bha Mac-beith air a' chaithir. Bha Callum Ceannmòr roinn mhaith de 'ùin' aig cùirt rìgh Shasuinn, a bha glé chaoimhneil ris. 'N uair a ràinig ceann-feadhna shiorrachd Fiofa leis na h-ursgeulaibh a bh' aige féin mu staid Alba, dheònaich rìgh Shasuinn cuideachadh a thoirt do Challum Ceann-mòr gus a chòir dhligheach a thoirt a mach; 's mar a bha iad a' triall troimh Shasunn 'us cheann a deas Alba, bha an luchd-leanmhuinn a' dol

'an lionmhoireachd gus mu dheireadh an robh armailt mhòr aig Ceann-mòr a' dlùthachadh ri daingneach Dhuinsinnain. Cha b'ann gu all-tapadh a chaidh Mac-beith 'nuair a chunnaic e 'n armailt ud a' tighinn 'na aghaidh, mar tha cuid a cur as a leth. Chrioslaich e chuid armachd air gu duineil, 's chaidh e'n aghaidh an nàmhaid air ceann a chuid saighdearan, ach tha e coslach gu'n robh cuid diubh ga thréigsinn 's a' dol a null thun an taobh eile. Co-dhiù, chaidh an ceud bhlàr 'na aghaidh, 's b' éigin teicheadh gu tuath, far an do lean e air a' chòmhrag ré dhà bhliadhn' iomlan gus an do thuit e 'an cath, 'na 'lùirich mhàilich, le 'chlaidheamh 'na dhòrn. Cha 'n 'eil teagamh nach deachaidh Callum Ceann-mòr a chrùnadh goirid 'an déigh do Mhac-Beith teicheadh gu tuath; ach cha robh fois aig' o chogadh gu ceann greis an déigh sin. Co luath 's a thuit Mac-Beith chaidh a dhalta, Lùlaoch, a bha de shliochd Choinnich IV. éigheach 'na rìgh leis a' phàirtidh a bh' an aghaidh Challuim. Ach chuireadh fodha Lùlaoch goirid 'an déigh sin, agus rioghaich Ceann-mòr gu siochail 's gu soirbheachail ré shea bliadhna deug thar fhichead.

4. Goirid an déigh do Challum Ceann-mòr a bhi air a stéidheachadh air rioghachd a shinnsearan rinn iad atharrachadh mòr air rioghalachd Shasuinn. Thàinig Harold, mac Chainiut, an Lochlunnaich, thun na rìgh-chaithreach 's a' bhliadhna 1036. Bhàsaich esan 's a' cheathramh bliadhna de 'rioghachadh. Thàinig Hardicainiut 'na dhéigh-san; bhàsaich esan mar an ceudna fo 'n mhisg an ceann dà bhliadhna. Ghabh na Sasunnaich an cothrom sin air a' chuing Lochlunnach a thilgeadh dhiubh. Thug iad an crùn do Eideard, mac a b' òige Ethelreid, a' gabhail seachad air Edgar Atheling, ogha Edmuind, am mac bu shine, a thachair a bhi 's an àm sin air chuairt ann a' Hungari. Rioghaich Eideard 25 bliadhna. Theireadh iad an Confessor ris, a chionn e bhi 'na dhòigh ni bu choslaiche ri sagart na ri prionnsa. Bhàsaich e gun sliochd anns a' bhliadhna 1066. Bha e air pòsadh nighean Iarla Uesecs, agus bha mòr ùghdarras aig an Iarla thairis air. Cha

labhradh an righ a' chainnt Shasunnach gu ro mhaith. 'S ann an Normandi a thogadh e, aig cùirt a charaid, Diùc na dùthcha sin; mar sin b' i chainnt Fhrangach a b' fhearr a labhradh e. 'Nuair a bhàsaich esan b' e Edgar Atheling an t-aon oighre dligheach. Ach thug Harold, Iarla Uesecs, tàmhadh air a' chrùn da féin, 's bha 'athair an déigh pàirtidh co cumhachdach a dheanamh 's an rioghachd 's nach b' urrainn an t-oighre dligheach a chòir féin a thoirt a mach. 'N uair a chual Uilleam, Diùc Normandi, mar a bha, 's ann a rinn e féin airson tighinn a nall a thoirt a mach a' chrùin, a bha e 'g ràdh air an d' rinn Eideard dìleabach dheth. Rinn e gach ullachadh a bha 'na chomas air son a thaisteal do Shasunn a dheanamh soirbheachail. Fhuair e còmhnadh sluaigh 'us armachd o na prionnsaibh a bha timchioll air. Thàinig e gu oirthir Shasuinn le càbhlach lìonmhor. Thàinig e féin 's a thrì fichead mìle saighdear air tìr 'an Susecs. Choinnich Harold e le àireamh shaighdearan nach robh faisg co lìonmhor 'an àite ris an abrar Hastings, air a' cheathramh là deug de mhìos mu dheireadh an fhogharaidh, 's a' bhliadhna 1066. Chaidh an là leis na Normanaich. Chuireadh mòran de na Sasunnach gu bàs. Thuit Harold féin mar an ceudna, 's ghabh Uilleam sealbh dha féin air an rioghachd. Their luchd-eachdraidh a' Bhuaidh Nòrmanach ri so, agus Uilleam am Buadhair ris an fhear a thàinig gu bhi 'na righ air lorg na buaidh ud. Bha 'shliochd gu ceann iomadh linn 'n an rìghribh air Sasunn.

Sgath a' Bhuaidh Nòrmanach air falbh na h-uile dòchas a dh'fheudadh a bhi aig sliochd rìoghail Shasuinn gu'm faigheadh iad féin, uair no uair-eigin gu rìgh-chathair an sinnsearan. Agus mar sin rinn Edgar Atheling agus a dhà phiuthair 's a mhàthair, ban-phrionnsa Mairearat, air son Sasunn a chaoiteachadh gu builcach 's gu bràth. Chaidh iad maille ri tearc de luchd-leanmhuinn air bòrd luinge air ti dol air an ais do Hungari, far an robh Atheling an àm do Eideard an crùn fhaotainn. Ach cha b' e dol rathad Hungari a bh'an dàn doibh. Shéid a' ghaoith 'n an agh-

aidh gu stoirmeil, 's dh' fhuadaicheadh iad a nuas ri oirthir a 's ear Shasuinn, gus an do ràinig iad Caolas na Friù, 's an do ghabh iad fasgadh 's an àite ris an abrar o'n uair sin, Port na Ban-righinn. Bha Callum Ceann-mòr 's an àm sin a' tàmhachd 'an Caisteal na frìdh 'an Dunfermlin, mu chùig mìl' o'n àite 'san robh 'n long Shasunnach. 'Nuair a chual e cò bh' air bòrd 's an luing, ghreas e gu'n amharc, 's dh'fhiadhaich e gu caoimhneil iad gu 'chaisteal féin. Cha 'n 'eil teagamh nach d' fhuair e beagan de eòlas pearsant' air na fògarraich rìoghail ud 'an àm dha féin a bhi 'ña fhògarrarach, 's mar is ionmhuinn leis gach neach a choslas, nach biodh e gu tric 'n an comunn. B' e 'char-san a nis a bhi caoimhneil riùsan. 'An ùine ghoirid bha pòsadh ac' 'an caisteal frìdhe Dhunfermlin. Thàinig a' bhan-phrionnsa, Mairearat, gu bhi 'na ban-righ air Alba. Bha i 'na boirionnach sèimh, gnìomhach, agus bha tomhas maith de bhuaidh aice thairis air Ceann-mòr. Co dhiù a bhiodh e réidh no aimhreit ghabhadh e 'comhairle-se. Bha i mar an ceudna fialuidh, oircheasach ri bochdaibh, 's leis gach subhailc a bha timchioll oirre tha cuid ag ràdh gu'm bu là sona do Alba a thàinig ise gu bhi 'na ban-righ; agus tha seadh 's am feud sin a bhi firinneach. Ach leis gach ni maith a dh'fheudar a ràdh mu 'timchioll bu bhana-phàpanach i co daingean 's a bha riamh air talamh. Agus feudar gu cinnteach a ràdh gu 'm bu là dubh, dona do mhinisteiribh an t-soisgeil, 's do'n aobhar a bha iad a' cumail suas, a thàinig ise do Alba. Bhiodh i gu pearsanta ga cleachdadh féin 's na deas-ghnàthaichibh a bha eaglais na Ròimh' ag àithne. Dheasaicheadh i biadh naoinear dhìnnleachdan 's a' mhaduinn, 's bheathaicheadh i iad air a glùinibh. Nigheadh i cosan sheathnar bhochd na h-uil' oidhche. Bhiodh i gu tric a' trasgadh, agus ri nithibh cronail eil' a thug gu droch shlàint' i mu dheireadh. Agus mar a bha i ro eudmhor air son maith muinntir eile 'na beachd féin, dh'fheumtadh na ministeirean a chruinneachadh a dh'ionnsuidh na lùchairt, agus a dheanamh aithnichte dhoibh gur i eaglais na Ròimh' an aon eaglais cheart, 's gu 'm

feumadh iad géilleadh d'a modh riaghladh 'us aoraidh. Cha robh focal Beurl' aig an t-Seanadh a bh 'an sud ach na bha aig a' bhan-righ. Bha na ministeirean 's na linnibh ud co neo-eisimeileach air a' chainnt Shasunnaich 's a tha sinne an diugh air a' chainnt Norainnich. Bha iad a' faotainn an cuid fòghluim 'an Laidinn 's an Gàelic. 'Nuair a' bheireadh a' bhan-righ greis air labhairt 'na cainnt féin dh'eadar-theangaicheadh an righ, a bh' air a' chainnt iunnsachadh 'nuair a bha e air fògradh 'an Sasunn. Fhreagradh na ministeirean a rìs 'an Gàelic 'am féin dhìon, 's chuireadh an rìgh an argumaidean fa chomhair na ban-rìgh mar a b' fhearr a b' urrainn e. Cha 'n 'eil e furasd a dheanamh a mach cia fad a lean an Seanadh ud, no cia lion Seisean a rinn iad deth; ach ma's fior na sgeòil 's ann aig a' bhan-righ a bha 'chuid a b' fhearr de'n argumaid—gun teagamh 's ann air taobh na ban-righ a bha fear innsidh nan sgeul. Agus feudaidh sinn a chreidsinn nach bu ni soirbh argumaid a chumail ri ban-righ; agus gu h-àraidh té aig an robh Ceann-mòr air a deis, ullamh gus an còrr nach deanadh an argumaid a thoirt a mach leis a' chlaidheamh. Co dhiù, b' éigin an dà chuid, ùin' agus ainneart, a dhol làmh air làimh, mu'n deachaidh ac' air na ministeirean 's an luchd-leanmhuinn a thoirt gu seòrsa de thosd-ghéilleadh. Ach cluinnear beagan mu'n timchioll 's an ath rioghachadh. Cha robh fòghlum sam bith aig righ Callum ged a bha e 'deanamh gniomh eadar-theangair 's an t-Seanadh ud. Cha leughadh e cainnt sam bith. Dh'iunnsaich e cainnt nan Sasunnach 'nuair a bha e 'n am measg, mar a bhios daoine gun fhòghlum ag iunnsachadh Beurla 'chladaich. Cha robh dad aig' ach làn a chinn, 's cha bu bheag e, de Ghàelic 's de Bheurla 'chladaich. Thuit e féin 's a cheud mac 'an cath 's e 'teannachadh caisteal Alnuic, air a' chrìch Shasunnaich, 's a' bhliadhna 1093, anns an t-seathamh bliadhn' deug thar fhichead de 'rioghachadh. Bha 'bhan-righ 's an àm sin tinn 'an caisteal Dhunéidin, 's 'nuair a dh'innis a dara mac, a theich o'n bhlàr, dhi gu'n do thuit a fear 's a 'ceud mac, bhàsaich i féin aig an àm

cheudn', ag aideachadh a bhi réidh ri toil an Tighearna. Bha i ro mheasail aig an eaglais Phàpanaich, agus air a sgrìobhadh 'an àireamh nan Naomh 's an t-seadh 'am bheil an eaglais sin a' deanamh naomh. Thàinig triùir de 'cuid mac 'an déigh a' chéile a dh'ionnsuidh a' chrùin.

---

## CAIB. VII.

### RIGH DAIBHIDH—STAID ALBA—BLAR NA BRATAICH.

'An déigh bàis Challuim thug a bhràthair, Dòmhull Bàn, tàmhadh air a' chrùn. Agus feudar beachd a thogail air an staid 's an robh an rioghachd o'n cheud Achd a rinn an rìgh ùr. B' e sin na h-uil' eilthireach no neach nach buineadh do'n rioghachd g'a grad fhàgail. Tha so a' cur ni éigin de sholus air mar a bha àrd uaislean na rioghachd air am brosnachadh leis an struidhealachd a bha Callum Ceann-mòr a' gnàthachadh ann a bhi 'buileachadh fearann Alba air na deirleanaibh a thàinig á Sasunn an déigh ban-righ Mairearait. Roinn Uilleam am Buadhair fearann Shasuinn 'na thrì fichead mìl' earrann, 's bhuilich e 'm fearann sin air a' chuid shaighdearaibh féin, tomhas ni's mò 's ni's lugha de'n fhearann a réir na h-oifig a bh'aca 's an arm. Cha robh e 'foighneachd cò aig an robh còir air roimhe sud, no aig nach robh. Ghabh e sealbh air an rioghachd mar a dheanadh fear-reubainn air tigh a ghlac e. Rinn e tràillean de'n chuid mhòr de shluagh na tìre, a bha na h-oifigich ud a' reiceadh 's a' ceannach maille ris an fhearann, mar gu'm bu stoc spréidh iad. Agus a' chuid de nach d' rinn e tràillean bha iad 'an daorsa le seirbhis chruaidh. Dh'fheumadh iad a bhi 'n ceann gach seirbhis bu chruaidhe, 's bu

tàireile na chéile. Rinn am Buadhair Normanach sin air son an rioghachd a dheanamh cinnteach dha féin 's da shliochd. B' e 'n cumha air an d' fhuair na h-oifigich ud am fearann, gu'm biodh iad féin 's na bha de shluagh air an fhearann ullamh gu éiridh a mach a chogadh leis an righ uair sam bith a thogradh e fios a chur orra. Bha na h-àrd oifigich ud a' toirt an fhearainn do oifigich bheaga fodhpa féin air a' chumha cheudna. Bha mar so an sluagh uile ceangailte mar shaighdearaibh aig an Normanach. Rinn esan sud gu glic 'na ghinealach féin, ach gu h-ain-tighearnail 's gu fòirneartach, ged a ghiùlaineadh leis car ùine. Agus feumar a bhi 'g aithris droch ghnìomharan an uile-bheist ud 'an eachdraidh Alba air son da aobhair. An toiseach, a chionn gu'n d' fhuadaich sud mòran de àrd-uaislean Shasuinn a mach as an rioghachd. Rinneadh orra féin a nis mar a rinn an aithrichean air seann luchd-àiteachaidh na tìre. Agus a rìs, a chionn gu 'n d' rinn rìghrean eile na Roinn-Eòrpa, 's rìgh Alba mar aon diubh, an dearbh ni so ri fearann 'us sluagh nan dùthchanna aca féin fa leth. Agus mhair an rian so ré cheudan bliadhna an Alba mar 'an tìribh eile. Agus dh'fheudta iomadh eisimpleir mar dhearbhadh air sin ainmeachadh 'an eachdraidh Alba. Nis an uair a fhuair agus a ghabh an creachadair Normanach an cothrom ud air Sasunn, bha na daoin'-uaisle o'n robh e 'toirt an cuid fearainn a' tighinn 'n an sruth a nall do Alb, le'n làmhaibh mu 'n ceann gu 'n gearan a dheanamh ri ban-righ Mairearat. Dh' iarradh is' air an rìgh, 's bheireadh esan do na h-eilthirrich stiallag mhaith fhearainn an so 's an sud air feadh Alba, air a' chumh' ud mu'n robh sinn a' labhairt. Agus 's ann do na teaghlaichibh ud a bhuineas roinn mhaith de Mhorairean 's de Ridirean Galltachd Alba gus an là 'n diugh. Agus o nach robh pàrlamaid anns na h-amaibh ud bha cothrom aig an rìgh a thoil féin a dheanamh fhad 's bu bheò e. Feudar a bhi cinnteach mata nach bu ni taitneach le seann luchd-fearainn na Galltachd a bhi faicinn nan Sgaothach ud a' dòmhlachadh a steach air gach làimh

dhiubh. 'S gun teagamh bha Domhull Bàn a' tuigsinn sin an àm dha bhi deanamh air son leum a thoirt do'n righ-chaithir. Ach o nach do sheas an rioghachd air a thaobh, agus gur coslaiche nach robh iad idir air a shon, bha na tighearnan Sasunnach a bh' air ùr-theachd do'n tìr ro chruaidh air a shon, 's dh' éirich iad 'na aghaidh. Agus le 'n còmhnadh-san fhuair Donnachadh, mac bu shine an righ mu dheireadh, agus a bha 's an àm sin na oifigeach 'san arm Shasunnach, sealbh air an righ-chaithir. Ach cha b' fhad a mheal e'n onair sin. Chaidh a mharbhadh beagan mhìosan an déigh sin, mar tha cuid ag ràdh, le brathadair a chuir Domhull Bàn uaithe. 'S e 's coslaiche gu'm bu mhac diolain Donnachadh, oir tha e glé dhuilich a dheanamh a mach gu'n robh Callum Ceann-mòr pòsda dà uair. Fhuair Domhull Bàn an crùn mu 'cheann aon uair eile an déigh bàis Dhonnachaidh. Ach mu'n cuairt do dhà bhliadhn' an déigh sin chuir Edgar, am mac bu shine 'bha làthair de'n t-sliochd rioghail, dheth'n chaithir e, chuireadh a shùilean a mach, 's chuireadh 'an gainntir e ré a bheatha. Rioghaich Edgar naoi bliadhna, 's thàinig a bhràthair a b' fhaisge, Alastair, a dh' ionnsuidh na caithreach. Cha'n 'eil mòran r'a innseadh mu rioghachadh Alastair, ni's mò no mu rioghachadh an fhir a chaidh roimhe. Bha e anabarrach tighearnail 'na mhodh déiligidh ris na h-uil' a thigeadh fagus da, ach ris na sagartaibh Pàpanach bha e sèimh gu leòir. Theireadh iad "Alastair an Gairgean" ris mar fhar-ainm. Chuir e sios gu h-ath-ghoirid aon troimhe chéile dh' éirich 's an taobh Mhuireach 'na rioghachadh, 'n uair a dh' eirich Aonghas, ogha do Lùlaoch, suas an aghaidh an ùghdarrais rioghail 'an dòchas gu'm faigheadh e féin thun na righ-chaithreach. Ged a chuireadh am Muireach sios aig an àm sin, dh' éirich e rìs deich bliadhn' an déigh sin 'n uair a chuireadh sios e gu builcach air sheòl 's nach d' éirich e tuilleadh. Bhàsaich Alastair an Gairgean gun chloinn an déigh sheachd bliadhna deug de rioghachadh, agus thàinig Daibhidh a bhràthair a b' òige a dh' ionnsuidh na caithreach, 's a' bhliadhna 1124. Thàinig mar so trùir mac ban-righ Mairearait

gu bhi nan rìghribh, agus am fear mu dheireadh gu bhi air thoiseach a thaobh urraim 'us cumhachd. Bha aon phiuthar aige d' am b' ainm Maud, a phòs Eanruic Beau-clerc, rìgh Shasuinn. B'e Eanruic so mac a b' òig' Uilleim a' Bhuadhair. Phòs e nighean ban-righ Mairearait a bha de sheann sliochd rioghail Shasuinn, 'an dùil gu'n neartaicheadh sin a ghreim féin air a' chrùn. Tha e oillteil ri innseadh an dòigh 's an do laimhsich an righ ud a bhràthair bu shine na e féin, agus a b'e oighre dligheach a' chrùin, a réir a' ghnè dlighe 'bha 's an teaghlach ud. Bha Richard thall 'am Palestin 'nuair a bhàsaich Uilleam Rufus, an ceud aon de na bràithrean a rioghaich. Ghabh Eanruic sealbh dha féin air an rioghachd, chuir e'n teich air Richard ann am blàr 'an Normandi, 's ghlac e mar phriosunach e 's chuir e mach a shùilean, 's chum e 'na phriosunach e déich bliadhna fichead. So mar a bha na mic a' mealtuinn buaidh an 'athar. Bha mac 'us nighean aig Eanruic o bhan-righ Maud. Bhàthadh am mac so air an t-slighe tighinn as an Fhraing. Mar so thàinig an nighean air an robh ainm a màthar gu bhi 'na ban-oighre air crùn Shasuinn. Bha i air pòsadh Geofri Plantagenet, diùc Anjou. 'Nuair a bhàsaich Eanruic 's a' bhliadhna 1135, thug e air a chàirdean mionnachadh gu'n cuidicheadh iad a nighean a dh' ionnsuidh na caithreach. Bha mac peathar aige d' am b' ainm Stephen, a thàinig fo na h-aon bhòidibh ri càch. Ach 'n uair a fhuair e 'chathair falamh, agus greim air iuchraichibh nan tighean ionmhais, sgap e'n t-òr a' measg nan àrd uaislean, 's fhuair se e féin air éigheach 'na rìgh.

2. 'N uair a chunnaic righ Alba gu'n robh nighean a pheathar air a cumail a mach o 'h-àite féin, rinn e air son dol a chogadh ri Stephen air los a thilgeadh bhàrr na caithreach. Rinn e mòran creachaidh dà thurus 'an déigh a chéil' air taobh tuath Shasuinn. Air an treas turus chaidh e co fada deas ri Siorrachd Iorc. Bha 'leòr aig Stephen ri 'dheanamh aghaidh a chumail ri pàirtidh eil' a thog Matilda na h-aobhar féin. Bha mar so an rioghachd fosgailt', a réir coslais do righ Daibhidh, aig an robh sea mìle fichead

saighdear ga leantuinn. Rinn Turstan, ard-easbuig Iorc, air son armailt a thional gus na h-Albannaich a choinneachadh. Chruinnich e na h-àrd-uaislean 'am baile Iorc, 's shuidhich e là trasgaidh sòlaimte. Dh' àithn e do na h-uil' a b' urrainn armachd a ghiùlan, éiridh "gus an eaglais a dhionadh o na borbanaich." Gheall e tearnadh do na h-uile a thuiteadh 's a' chath. Chuir e mach na sagartan air ceann muinntir nan sgìreachdan gus an treòrachadh 's a' bhlàr. Cha b' urrainn e féin dol a mach a chionn e bhi tinn. Chuireadh suas a' bhratach Shasunnach air monadh Chutoin, faisg air Northalerton. Chuireadh crann luinge 'na sheasamh air feun cheithir chuibhleachan. Chuir iad Crois-Chriosd' mhòr air mullach a' chroinn. 'Am meadhon na Croise bha bocsa airgid anns an robh abhlan coisrigte, no diaarain nam pàpanach. Bha trì brataichean mòr eil' a' snàmh fo'n Chrois. An déigh caochladh oidhirpean air a' ghnothuch a réiteachadh le sìth, thainig iad gu ionad tharruing lann; na h-Albannaich a' glaodhaich an duan catha féin, "Albainn! Albainn!" Thàinig na trùpairean Sasunnach dheth an cuid each 's chuir iad gu cùl an airm iad, 's champaich iad féin timchioll na Brataich. Chumadh an cath suas air gach taobh ré dhà uair de thìm. Tha luchd-eachdraidh ag aithris mòran gaisg' air gach taobh. Chaidh Prionns' Eanruic, tàinistear rioghachd Alba, air ceann na buidhne 'bha e féin a treòrachadh troimh 'n bhuidhinn a bha fa chomhair de na Sasunnaich, mar gu'm bu lion an damhan alluidh a bhiodh fa chomhair; agus thug e garg ionnsuidh air taobh an nàmhaid. Ach bha buidheann lìonmhor do fhir bhogha 's an arm Shasunnach a bha caitheamh shaighdean slaite-tomhais air fad a steach am measg nan Albannach leis an robh iad a' deanamh mòran millidh. Fadheòidh thog saighdear Sasunnach ceann fir a thuit air bàrr a shleagha, 's ghlaodh e mach, "Ceann rìgh Alba." Sgaoil so mar le *telegram*, tre'n chuid de'n arm a bha 's an àm ri aghaidh teine, 's thòisich iad a' dol air ais. 'N uair a thuig Daibhidh an ni a bh' ann thug e'n clogad dheth a cheann 's thòisich e ga shealltuinn féin gu'n robh e beò slàn. Ach cha deanadh e'n gnothach tuilleadh. Cha b'urrainn

a mheud 's a bha tuigsinn a mhearachd, càch a chur 'an òrdugh. B' éigin cùl a thoirt do'n nàmhaid. Chaill Daibhidh dà mhìle-dheug 's a' bhlàr fhuilteach ud, a fhuair "Blàr na Brataich" mar ainm. Chuireadh e air an dara là fichead de cheud mhios an fhoghair, 1138. Chaidh sìth a nasgadh an déigh so eadar an dà rioghachd. Ach 's ann air cumhachaibh a bha fàbharrach gu leòir do Dhaibhidh, leis an d'fhàgadh 'an làn-sheilbh air roinn mhòr de thaobh tuath Shasuinn e—Northumberland agus Durham. Cha tug Daibhidh claidheamh á truaill tuilleadh gu cogadh an aghaidh Stephein 'an aobhar nighean a pheathar, ged a lean mòran eil' air sin car tamuill. Bha Daibhidh anabarrach eud-mhor air taobh na h-eaglais pàpanaich a thàinig a nis gu bhi 'na h-Eaglais Stéidhichte 'na rioghachd. Thog e àireamh mòr eaglaisean, 's bhàirig e mòran fearainn air luchd-teagaisg nan eaglaisean ud gus an cumail suas. 'S e 's coslaiche gur h-ann air son fhialaidheachd ris an eaglais ud a thug iad an tiodal, "Naomh Daibhidh" dha. Mar a bha e ro chòir do'n eaglais Phàpanaich bha e ro gharg an aghaidh nan uile nach biodh umhal dhi. Cha'n 'eil teagamh nach do chaill na ministirean Cùil-de-ach an àite 's an seasamh mar mhinisteiribh ri linn ban-righ Mairireit, 's nach deachaidh sagartan pàpanach a shuidheachadh 's na h-uile sgìreachd. Bha barrachd cumhachd aig Daibhidh air na bh' aig a mhàthair, la 's gu'n robh na sagarta féin air tighinn gu h-achdaidh gu bhi riaghladh na rioghachd. Dh'fhuadaich e air falbh dream de na Cùl-de-ich á eilean beag a th' air Loch-lebhen, far am faicear fathast làthrach an aitreibh. Thug e uatha am beagan leabhraichean a bh' aca, sea deug gu h-uile, a measg an robh na Soisgeulaich, Gniomhara nan Abstol, trì Leabhraichean Sholaimh, Leabhar mìneachaidh Dàn Sholaimh, agus aon eil' air Genesis. Ma bha Daibhidh 'na Naomh dh' fheudadh na Cùl-de-ich bhochd an "Naomh Goirt" a ràdh ris 'an seadh glé eadar-dhealaicht' o 'n dòigh 's an do ghnàthaich Rìgh Seumas am focal. Bhàsaich e 's a' bhliadhna 1153, 's a' naoitheamh bliadhna fichead de 'rioghachadh.

## CAIB. VIII.

### UILLEAM AN LEOMHAN.

BHASAICH prionns' Eanruic dà bhliadhna roimhe sin, agus mar sin b'e Callum Mac Eanruic a thàinig a dh'ionnsuidh a' chrùin 'an àit' a sheanar. Bha Callum de nadur ceanalta, soirbh, agus uaithe sin, theirteadh Callum a' Mhaighdean ris. 'An ath-bhliadhna an déigh dhasan an rioghachd fhaotainn bhàsaich Stephen, ain-tighearn Shasuinn, agus fhuair Eanruic, Mac bu shine Matilda, air taobh an deachaidh Daibhidh a chogadh, a dh'ionnsuidh crùn Shasuinn gu siochail. B' esan an ceud aon de'n teaghlach ris an abrar Plantagenet. Bha e féin 's Callum a' Mhaighdean glé mhòr aig a chéil' a thaobh iad a bhi 'nan càirdibh. Chaidh Callum aon uair do'n Fhraing a chogadh còladh ri righ Shasuinn. Ach chuir na h-àrd-uaislean teachdaireachd feirge 'na dhéigh nach giùlaineadh iad le e bhi air a riaghladh le rìgh Shasuinn. Air cluinntuin so dha, ghrad phill e do Alba 's rinn e réite ris na tighearnaibh. Bhàsaich Callum a' Mhaighdean 's a bhliadhna 1165 agus thàinig a bhrathair, Uilleam, dara mac Prionnsa Eanruic, thun na righ-chaithreach. So am fear a fhuair an t-ainm, Uilleam an Leòmhan. 'S na linnibh ud bhiodh rìghrean 'us cinn-feadhna 'an àm cogaidh còmhdaichte le clogadaibh 'us còtaichibh màilich, o bhonn gu mullach; agus bhiodh suaicheantas àraidh ac' air mullach a' chlogaid, mar bu tric, leis 'an aithnicheadh an luchd-leanmhuinn iad. Ghabh rìgh Uilleam leòmhan air a chorraibh cnàmh mar shuaicheantas, agus tha dealbh an leòmhain o'n uair sin air còt-armachd Alba.

2. Cha robh Uilleam soirbheachail 'an cogadh, leòmhanta 's mar bha e. Bha 'n aon troimhe chéile 'an teaghlach Eanruic, rìgh Shas-

uinn, d' am bu chomh-ainm Eanruic Gearr-fhalluinn, a bha 'n dlùth dhàimh do theaghlach rìgh Alba 's a bha 'n teaghlach rioghail Shasuinn roimhe sin. Fhuair ban-righ Shasuinn am fear bu shine de 'cuid mac gu éiridh suas 'an ceannairc an aghaidh 'athar gus a thilgeadh dheth 'n chaithir. Fhuair am mac so còmhnadh o rìgh na Fraing', a b'e athair-céile, gus a' chòmhstri mhi-nàdurrach a chumail air a bonn. Ach 's ann tha ar gnothach ri Alba. Fhuair iad Uilleam an Leòmhan air a tharruing do phannal na ceannairc le gealltanas gu'm faigheadh e ath-shealbh air an fhearann a thug a shinnsir a mach leis a' chlaidheamh 'an taobh tuath Shasuinn, ach a lìbhrig Callum a' Mhaighdean gu faoin air ais do Eanruic Gearr-fhalluinn. Le so 's an amharc chruinnich Uilleam armailt leis an do bhris e steach air taobh tuath Shasuinn, (1194.) Sgaoil an armailt air feadh na dùthcha, far an robh iad a' marbhadh, 's a losgadh, 's a' milleadh anns gach àite do'n tàinig iad. Bha 'n Righ féin 'na luidhe 'an campa faisg air caisteal Alnuic, far an do mharbhadh Callum Ceann-mòr. Bha e muigh a' sealg maduinn àraidh gun còmhladh ris ach trì fichead marcach mar gheard. Chunnaic e fein 's a luchd-coimhid àireamh mòr de mharc-shluagh a' dlùthachadh riù, 's o'n bha mhaduinn ceathach shaoil leò gur buidheann de'n armailt aca féin a bh' ann a' pilltinn air ais do'n champ. Ach fhuair iad a mach 'n uair a bha e ro anmoch gur e bh' ann ceithir cheud trùpair Sasunnach a thàinig air son dioghaltas a dheanamh air dream sam bith a gheibheadh iad dealaicht' o'n champ. Chuir Uilleam 's a luchd leanmhuinn an aghaidh gu duineil air còmhrag. Ach cha robh seasamh aig trì fichead ri ceithir cheud. Fhuaradh làmh an uachdar air, chuireadh dheth 'n each e, 's rinneadh prìosunach dheth 'am fianuis armailt féin, 's ghiùlaineadh e an oidhche sin féin do'n Chaisteal Nomha. Thug iad air aghart e gu ruig Northampton far an do choinnich righ Shasuinn e air mharcachd, 's a chosa ceangailte fo bhroinn an eich. Cha do mheas Gearr-fhalluinn sàbhailt am braighdeanach fhàgail 'an Sasunn, gun fhios nach tugadh neach éigin ionnsuidh air a chuir fa sgaoil 's an staid neo-shuidhichte 's an robh an

rioghachd. Chuir e null thar chuan e gu ruig Normandi, 's rinn e prìosunach deth an caisteal làidir Fhalais, a tha fathast ri 'fhaicinn 'na nochd làthraich mhòir, neònaich, aig ceann baile bhig Fhrangaich. Mhair braighdeanas Uilleam sea mìosan. Cha leigeadh Gearr-fhalluinn á sud e gus an deanadh e ùmhlachd dha air son rioghachd Alba, 's gu'm biodh e 'na iochdaran dìleas do righ Shasuinn, a' cogadh air a thaobh an aghaidh gach nàmhaid. Lìbhrig e dha àireamh àraidh de chaistealan 'an ceann a deas Alba mar gheall air a dhìlseachd. Dh' aontaich Pàrlamaid Alba ris a' chumha so, air sgàth a shaorsainn a chosnadh do'n rìgh. Cha do mhair an cùmhnant truagh ud ach cuig bliadhna deug.

3. B'ann ri linn Eanruic Gearr-fhalluinn a thugadh Eirinn fo chìs do Shasunn. Bha i aig an àm ud air a roinn 'na cuig rioghachdaibh beaga. Ach bha àireamh mòr dé phrionnsalachdan beag' annta sin. Thòisich an iorghail, air an do ghabh rìgh Shasuinn cothrom mar so. Ghoid Dearmod, Mac Mhurchaidh rìgh Leinsteir, air falbh bean Therens O Ruirc, rìgh Bhrefreigh. Fhuair an rìgh air an do rinneadh an eucoir cuideachadh o na rìghribh eile, 's chuireadh Dearmod dheth 'n chaithir. Ruith e 'n sin a nall do Shasunn a dh' iarraidh còmhnaidh, 's lean e rìgh Shasuinn do'n Fhraiug, 's chaidh e air a ghlùinibh ag aslachadh air dol 's an eadraiginn. Cha 'n iarradh Eanruic a chaochladh. Bha e 'na aire roimhe sud rud eigin a dheanamh ri Eirinn. Agus fhuair e Bula o'n Phàp' a' ceadachadh dha an rioghachd ud a cheannsachadh. Ach aig an dearbh àm bha e co mòr 'na chabhaig 's nach b' urrainn e dad a dheanamh ach cead a thoirt do neach sam bith de 'chuid iochdarana leis am b' àill dol a chuideachadh Dhearmoid. Ghabh àireamh maith dhiubh an cothrom 's chaidh ác' air an Eirionnach a chur 'na àite féin a rìs. Ach mar a bha Eanruic a' faicinn gu'n robh iad ag iarraidh cus, dh'òrduich e dhoibh pilltinn air ais, agus rinn e féin air son dol 'n an àite. Chaidh e air tìr an Eirinn 's a' bhliadhna, 1172, le còrr 'us ceithir mìle saighdear, agus 'an ùine ghoirid, le cuideachadh na bha de Shasunnaich thall roimhe, chuir e 'n tìr gu h-iomlan fodha féin:

dh' ùmhlaich na cinn-fheadhna Eirionnach iad féin dha anns gach cearna. Cha deachaidh Eirinn os ceann sud. Dh' fhairtich oirre riamh a muinneal fhaotainn saor o'n chuing a chuir Gearr-fhalluinn oirre. Tha na truaighean a thug ain-tighearnas nan Sasunnach air an rioghachd ud, fad iomadh linn an déigh sud, do àireamh.

4. Bhàsaich Eanruic Gearr-fhalluinn 's a' bhliadhna 1189, agus rioghaich a mhac, Richard Cour de Lion, no cridhe leòmhanta, 'na àite. Goirid an déigh do Richard tighinn a dh' ionnsuidh na caithreach rùnaich e dhol do'n àird an ear a dh' fhuadachadh nan Sarasach a mach á Palestin, gus am fearann sin a thoirt do na Criosduidhibh. Cha fhreagradh e falbh co fada 's gun fhios cuin a philleadh e gun ghnothuichean a bhi réidh eadar e féin 'us righ Alba. 'S e bun a bh' ann, dh' aisig e do rìgh Uilleam na h-uile saors' a thug 'athair uaithe leis an eucoir, gun chòir fhàgail aige féin no neach a thigeadh 'n a dhéigh air ùmhlachd sam bith iarraidh air son na rioghachd. Phàigh rìgh Uilleam deich mìle marg air son na saorsa sin, a bha 'san àm sin na shuim glé mhòr, a thaobh airgiod a bhi gann. Agus a thuilleadh air sin chuir e Daibhidh, Iarla Huntingdoin, a bhràthair féin, do'n àird an ear còladh ri Richard, le àireamh maith thrùpairean. Thàinig Daibhidh air ais da 'dhùthaich beò slàn, an déigh a dhol tre iomadh gàbhadh 's an àird' an ear, agus 's maith a gheibh leughadairean cuimhn' a chumail air, oir cluinnear mu thimchioll fathast 's a' chuid a tha romhainn de eachdraidh Alba. Ach bha 'n réiteachadh ud 'na mheadhon air sìth a dhaingneachadh eadar an dà rioghachd gu ceud bliadhna an déigh sud. Bha dragh mòr aig Uilleam, an déigh a shaorsainn fhaotainn de 'n eas-còrdadh a bh' eadar na Goill 's na Gàeil 'na rioghachd féin. Mar a bha rìghrean Alba, o linn ban-righ Mairireit, 'nan Goill iad fein, 's a' labhairt na cainnte Sasunnaich, aig a' chùirt co-dhiu, bha iad a' toirt cus caidreimh do Shasunnaich 'us Ghoill cinn a deas Alba. Cha b' e mhàin gu'n robh iad a leigeadh cus leò de'n toil féin, ach mar an ceudna a toirt doibh mòran fearainn feadh Gàeltachd Alba air taobh 's ear na dùthcha gu h-àraidh. Tha Gàeil an là 'n diugh air an sàrachadh, agus 'an iom-

adh àit' air an tionndadh a mach as an ionadaibh còmhnuidh le Goill, ach cha 'n 'eil iad a' togail claidheimh no lann 'an aghaidh nan coigreach ud, oir tha làmh an cuid uachdaran 's a' ghnothuch. Ach 's na h-amaibh ud b' iad àrd-uaislean na tìre, 's eadhon cuid de'n t-sliochd rioghail a bha 'g éiridh an aghaidh nan Deasach, agus an tuath cheathairn ag éiridh leò gus iad sud fhuadachadh a mach as an tìr, no mur rachadh sin leò, an deanamh co mi-shona 's a b'urrainn iad 's na h-àitibh air an do ghabh iad sealbh. Tha eachdraidh a' deanamh iomradh air iomadh cuimeisg fhuiltich a bh' eadar saighdearan an righ 's cuid de 'na cinn fheadhna Ghàelach air son an aobhair ud. Bha 'n t-eas-còrdadh leantalach so eadar Goill 'us Gàeil a' toirt misneachd do shliochd Dhòmhuill Bhàin, bràthair Challuim Ceann-mòr, gu bhi 'sior thagairt còrach air crùn Alba. 'S a bhliadhna 1187 dh' éirich fear dhiubh sin d'am b' ainm Dòmhull Bàn, air ceann mòran sluaigh, le rùn Uilleam a thilgeadh dheth 'n chaithir. Thàinig an rìgh féin gu tuath air ceann an airm gus an nàmhaid so a' choinneachadh. Air do'n rìgh a bhi' na thàmh leis an arm aig Inbhernis, thachair buidheann dheth a chuid shaighdearan, fo chomannda Roland, Morair Ghalabhaigh, ri Dòmhull Bàn 's a luchd-leanmhuinn air monadh Mhaimgairbh, 'an iomall siorrachd Mhuireidh. Cha teicheadh taobh seach taobh gun dol 'am badaibh a chéile. Chaidh Dòmhull Bàn agus cuig ceud de 'luchd-leanmhuinn a mharbhadh 's a' bhlàr a chuir iad air a' mhonadh sin. Ghiùlain Roland ceann Dhòmhuill gu Uilleam, mar dhearbhadh allmhara air gu'n robh sìth air a cosnadh. Co-dhiù, lean cuid de theaglach Dhòmhuill Bhàin air àr a mach dheanamh ri linn an dithis righrean a thàinig an déigh Uilleim. 'S a' bhliadhna 1196 rinn Harold Iarla, Arcu 'us Ghallthaobh, ceannairc an aghaidh ùghdarrais an rìgh. Chaidh esan 's a luchd-cuideachaidh a cheannsachadh 'an ùine ghoirid. 'S e na bh' aig' air son a shaoithreach gu'm b' éigin da 'mhac a thoirt seachad mar gheall air gu'm biodh e sàmhach tuilleadh, agus dealachadh ris a' chuibhrinn fharsuing sin de 'chuid fearainn ris an abrar, Cataobh, a

thug an rìgh do Uisdein Frescin, roimh-shinnsir Iarlachan Chat-aoibh.

5. Ach 's e ni is ro shònruichte a thachair 's an rioghachd ri linn Uilleim, e féin 's am Pàpa a dhol a mach air a chéile. Cha 'n àite so gu bhi 'leudachadh, no idir ag iomradh air na ceumaibh fa leth leis an d' éirich Easbuig eaglais na Roimhe gu 'leithid de chumhachd 's de ùghdarras thairis air gach cearna de'n Roinn-Eòrpa, 's gu'm feumadh rìghrean 'us prionnsachan a bhi mar chloinn bhig, ullamh gu peanas sam bith a' ghiùlan, a chitheadh esan iomchuidh a leagadh orra. Dh' fheumadh sin eachdraidh nach bu bheag e féin, air son a chur gu h-iomlan fa chomhair an leughadair. Agus cha bheag, 's cha tearc na h-eachdraidhean a tha ga chur an céill 'an cànainibh 's an rioghachdaibh fa leth na Roinn-Eòrpa. 'Nuair a fhuair an luchd teagaisg, a bh' air taobh 's an làimh a' Phàpa, an sluagh gu bhi 'creidsinn nach b' urrainn iad a bhi air an tearnadh a mach as an eaglais mhòir, dh' fheudadh iad a nis an toil a dheanamh riu. B' eigin do Eanruic Gearr-fhalluinn, rìgh Shasuinn, an dearbh dhuin' a rinn prìosanach de Uilleam, peanas uamhasach fhulang le òrdugh a' Phàpa, air son Thomais-a-Becet, àrd-easbuig Chanterboruigh, a bhi air a mharbhadh 'na rioghachd, ged nach robh làmh sam bith aig an rìgh féin ann ach iad a bhi 'deanamh a mach gu'm feudadh e 'bhacadh 'nam b' àill leis. Air a bheul fodha fhuair e eadar a trì 's a cuig de bhuillean am fear, air a dhruim ruisgte, le iall-cuipe, o cheithir fichead duine, eadar easbuigean 'us mhanaich mar a bha iad ann. Le fheòil reubta mar sud b' éigin dol sios do'n bhogha* 's an robh 'n duine a chaidh a mharbhadh air adhlacadh, agus an là 's an oidhche a chaitheamh air na leacaibh loma ri ùrnuigh, gun bhiadh no deoch a bhlasad. Ged a theab e bàsachadh fo na fulangasaibh ud, 's fo'n tinneas a tharruing iad air, bu roghnuiche leis an t-iomlan diubh a ghiùlan na cur a mach air a' Phàpa. Bu co uamhasach a bha sin air a

* Vault.

mheas, le luchd riaghlaidh aimsireil 's na linnibh ud 's air fhaireachadh le mòran diubh.

6. Aidichear leis na h-uile, mata, nach bu bheag an leòmhantachd do Uilleam an Leòmhan dùbhlan a thoirt do mhac tàirneanaich na Ròimhe 'n uair a thionndaidh e 'na aghaidh féin. B' i Phàtranachd a dh' aobharaich an connsachadh eadar an cumhachd spioradail 'us sìobhalta 's an àm ud. Bhàsaich Easbuig Chill-Rimhinn, 's thagh cléirich na cùirt easbuig d'am b' ainm Iain Scot, gus an dreuchd a' lionadh. Bha rìgh Uilleam air gealltuinn na h-easbuigeachd so do Uisdean, a mhinisteir-teaghlaich féin. 'N uair a chual e'n roghainn a rinn na cléirich, mhionnaich e nach biodh Iain Scot 'na Easbuig Chill-Rimhinn fhad 's bu bheò esan. 'S a réir sin chuir e Uisdean do'n Easbuigeachd. Bha fios aig Iain ciod a dheanadh e féin, 's c'àit am faigheadh e éisdeachd. Thug e'n Ròimh air, 's thog e 'chùis thun a' Phàp', a thionndaidh òrduchadh Uisdein gu neo-bhrigh, 's a choisrig an Scotach féin thun na h-easbuigeachd. Ach cha bu luaithe thàinig Iain air ais 'na easbuig deanta na dh' fhuadaich an righ a mach á Alb' e. Thòisich am Pàp' air maoidheadh 's air bagradh, ach sheas Uilleam do-ghluasadach. Bha fear-ionaid aig a Phap' 'an Alba, mar anns gach rioghachd mhòir eile, ris an abradh na Laidinich, *legatus,* agus ris an abair luchd-Beurla, 'an rathad atharrais, "*legate,*" ach is fearr a thuigeas ar luchd leughaidh leis an ainm teachdair-cùirt' an ni a tha e 'ciallachadh. Dh' òrduich am Pàpa do'n t-seirbhiseach so rioghachd Alba chur fo bhinn iomsgaraidh, o nach deanadh ni bu lugha an gnothuch gus an rìgh a thoirt gu géilleadh.

'N uair a bha bhinn so a' tighinn a mach 'an aghaidh cinnich sam bith, bha na h-eaglaisean air an dùnadh, na cluig air an cur 'n an tàmh, òrduighean a' chreidimh air sgur. Cha'n fheudta muinntir sam bith a phòsadh, no ùrnuigh a dheanamh maille ris a' mhuinntir a bha 'bàsachadh, no na mairbh adhlacadh mar chriosduidhibh, 's bha ìochdarain air an cur saor o ùmhlachd sam bith a thoirt do'n uachdaranaibh. 'An aon fhocal, bha'n t-inneal

eagalach ud de chumhachd na Pàpanachd a' gearradh 'nam bloighdibh gach gnè ceangail leis an robh comunn dhaoin' air a chumail ri chéile, 's a' cur an t-sluaigh, 'am beachd an lagha, 's an aon suidheachadh ri allmharaich fhiata nan tìrean iomallach air nach do ràinig eòlas an t-soisgeil, no eòlas firinneach sam bith eile. Ach tha e coltach nach do luidh e co trom air Alba 's an àm ud 's a luidh e air dùthchannaibh eile. Gun teagamh thàrr Uilleam as le glé bheag ana-goireis fhaotainn uaithe.

Thachair gu sealbhach gu'n do bhàsaich am Pàp' a chuir an céill a' bhinn iomsgaraidh 'an ùine nach robh fad' an déigh dha sin a dheanamh. Ghrad chuir Uilleam teachdairean-cùirt' a dh'ionnsuidh a' Phàpa nuaidh, le cumhachaibh réiteachaidh, agus o nach deachaidh esan dheth a rian 's a' chonnsachadh o thoiseach, bha e ni b' fhusa thoirt gu éisdeachd ris na bh'aig Uilleam ri ràdh air a thaobh féin. 'S bun a bh'ann, chaidh an t-iomsgaradh a ghairm air ais; ghléidh Uisdean easbuigeachd Chill-rimhinn; fhuair Iain easbuigeachd Dhùn-cailinn, 's thàinig an t-uachdaran spioradail gu bhi 'na charaid dealaidh do'n uachdaran aimsireil, agus mar dhearbhadh air sin chuir e d' a ionnsuidh an ròs òir, a tha 'm Pàpa fathast a' leantuinn air a thoirt do'n phrionnsa air an toigh leis urram a chur.

## CAIB. IX.

### ALASTAIR II. AGUS III.

Bhasaich Uilleam 's a' bhliadhna 1214, 'na leabaidh ann an Sruil-eadh, 's an naoidheamh bliadhna thar dhà fhichead de 'rioghach-adh, 'na sheann duine, agus làn de làithean, agus rioghaich Ala-stair, a mhac, 'na àite. B' esan an dara rìgh de'n ainm sin. Bha e ainmeil air son a sheasmhachd 's a dhuinealais ann an cur sios gach troimhe-chéile 'bha tachairt 's an rioghachd. Bha cogadh eadar e féin agus rìgh Shasuinn 'an toiseach a rioghachaidh, mar a ghabh esan taobh nam Morairean mòr' an aghaidh rìgh Iain, 'nuair a bha iad 'ga éigneachadh gu *Magna Charta* 'thoirt doibh. Ach an uair a thàinig Eanruic III. gu righ-chaithir Shasuinn, 'an déigh bàis 'athar, 's a' bhliadhna 1216, bha sìth air a h-ath-nasg-adh ri Alba co daingean 's gu'n d' earb Eanruic gleidheadh taobh tuath a rioghachd ri Alastair II., agus cha do mheall sin air. Bha Alastair co dìleas 's a bha Eanruic co muinghineach. Ach ged a bha sìth aig Alb' o'n taobh a mach, bha roinnean 'us troimhe-chéile gu leòir innte féin. An uair a bha 'n rìgh air a thurus gu ruige Sasunn, 's a' bhliadhna 1222, ràinig sgeul e air iorghail eag-alaich a bh'an Gallthaobh, eadar an t-easbuig 's an sluagh. Bha'n t-easbuig, d'am b' ainm Daibhidh, ro chruaidh air an t-sluagh bhochd ann a bhi 'togail na deachaimh uatha. Chum sluagh na Siorrachd coinneamh eatorra féin, gu'n comhairl' a chur ri 'chéile, dh'fheuchainn ciod 'bu chòir a dheanamh 's an daorsa 's an robh iad. Dh' éigh duine tapaidh a bha 'n sin a mach, "'S iad briathra tearc briathran is fearr—marbhamaid an t-easbuig!" Cha bu luaithe 'dubhradh na 'rùnaicheadh. Mach a bheireadh

iad gu tàimheachd fhir na deachaimh, ris an do chuir iad séisdeadh le boile, agus a ghlac 's a loisg iad gu h-ealamh, 's an t-easbuig féin a stigh ann, gus an robh an lùchairt air a losgadh mu 'cheann. Am feadh a bha 'm bròn-chluich' ud a' dol air aghart, ruith cuid de 'sheirbhisich an easbuig gu caisteal Iarla Arcu 'us Ghallthaobh, a bha fagus dòibh, a dh'aslachadh còmhnaidh d' am maighstir o'n Mhorair sin. Fhreagair an t-Iarla gu cealgach, nach robh aig an easbuig ach ruith d'a ionnsuidhsan, 's gu'm biodh e cinnteach á dìdean fhaotainn; mar gu'm biodh e comasach do 'n duine bhochd teicheadh as a thigh ri theine troimh' àireamh lìonmhor de naimhdean cuthaich. Ghrad phill Alastair air ais o dheas, agus thriall e gu ruige Gallthaobh le armailt, 's chuir e gu bàs ceithir cheud diubhsan aig an robh làmh ann am mortadh an easbuig. Chaidh an t-Iarla cruaidh-chridheach a mharbhadh gu goirid 'an déigh sud, le cuid de shluagh an àite, mar dhìoghaltas air son làmh a bhi aige 's a' ghniomh, agus a chum 's nach faighteadh mach gur h-e mharbhadh a rinneadh, chuir iad air a leabaidh féin e, 's chuir iad an caisteal ri theine.

Bha tomhas maith de chumhachd aig rìgh Alastair, 's bha e measail araon aig Albannaich 's aig Sasunnaich; agus mar a bha gach troimhe-chéile a bha 's an rioghachd ag agairt, bha armailt ghleusd' air dheadh iunnsachadh aige ga chumail air chois. Tha eachdraidh a' deanamh iomraidh air caochladh chaonnagaibh fuilteach a bh' aige ri chur fodha 'na là; ach o nach d' thàinig ni sam bith air an lorg ach an dragh a rinn iad aig an àm, 's a bha iad co cosmhuil ris na blàraibh a dh'aithriseadh cheana, cha ruigear a leas a bhi 'g an ainmeachadh.

2. B' ann air ceann an airm, a' toirt gu ùmhlachd aon de na tighearnan Gàelach a bhàsaich rìgh Alastair. Bha Aonghas, Morair Earraghàeil, a' toirt ùmhlachd do rìgh Lochluinn air son cuid de na h-eileanaibh a siar, thairis air an robh e 'riaghladh. Cha ghiùlaineadh rìgh Alastair ni b' fhaide le sin. Chaidh e gu taobh siar na dùthcha air ceann an airm air los am Morair a chomh-éigneach-

adh gus an ùmhlachd dhligheach a thoirt dha féin. Bhuail teasach e air an turus sin leis an do bhàsaich e'n eilean Chearara, mu choinneamh bail 'an Obain, 'am mìos meadhonach an t-samhraidh, 's a' chùigeamh bliadhn' deug thar fhichead de 'rìoghachadh, agus thàinig a mhac, Alastair III., thun a' chrùin 'na àite.

Cha robh Alastair III. ach ochd bliadhn' a dh'aois aig àm bàis 'athar. Gun teagamh 's ann a thaobh e bhi co ro òg 's a bha e a tha luchd-eachdraidh a' toirt uiread de chunntas air na nithibh a thachair aig a chrùnadh. Am measg nithe eile tha iad ag innseadh dhuinn gu'n do mhìnich a luchd-comhairle na mionnan crùnaidh dha 'an Laidean agus 'am Fraingis Normanaich. Agus tha e air a ràdh an uair a chuir easbuig Chill-Rimhinn an crùn air a cheann, 'an déigh ungadh le olaidh, 's e 'na shuidh' air Clach a' mhanaidh (an Lia-Fàil) 'an eaglais Scoinne, gu'n d'aidich a chuid thighearnan ùmhlachd dha air an glùinibh, agus a' sgaoileadh an cuid brat fo a chosaibh. 'An sin gu'n tàinig Seanachaidh Gàelach air lom a thòisich, 'na chainnt féin, air innseadh a shinnsireachd do'n rìgh, air ais a dh'ionnsuidh a' cheud rìgh a theireadh iad féin a bha riamh air Alba; agus an uair a chrìochnaich am fiùdhalach so a dhuan le "Beannachd do rìgh Alba, Alastair Mac Alastair, Mhic Uilleim, Mhic Dhaibhidh, Mhic Challuim," gu'n do leigeadh air falbh e luchdaichte le tiodhlacaibh luachmhor.

3. Thug iad air an rìgh òg so pòsadh mu'n robh e ach deich bliadhn' a dh'aois. B' ann ri teaghlach rioghail Shasuinn a roghnaich iad cleamhnas a dheanamh. Bha Eanruic III., rìgh na dùthcha sin, air bhi 'na charaid aig Alastair II.; ach bha e 'na dhuine co suarrach 's gu'n d'oidhirpich e air an òganach a thàinig gu bhi 'na chliamhainn dha aomadh gu rioghachd Alba thoirt suas d'a riaghladh féin, no co dhiùbh gu'n aidicheadh e rìgh Shasuinn mar Ard uachdaran Alba, 's gu'm biodh e féin a' riaghladh fodha. Fhreagair an t-Albannach gu duineil, a réir aois, gur h-ann a thàinig e phòsadh bana-phrionnsa Shasuinn, 's nach robh e 'dol a

thoirt air aghart gnothuch fallaiseach aïr bith a bhuineadh do'n rìoghachd, 's nach b' urrainn ann e gun chomhairl' 'us òrdugh a Phàrlamaid. Mar a bha Alastair a' tuigsinn nam beachdan a bh' aig athair-céile rinn e cumha uair 's e air fhiadhachadh an déigh sud do Lunnuinn, nach feudadh co-labhairt air bith a bhi eatorra mu thimchioll gnothuichean stàite. Ach cha b' e mhàin gu'n robh rìgh Shasuinn a' gabhail brath air òigead rìgh Alastair, bha mòran de 'chuid ìochdarana féin a' deanamh sin mar an ceudna. Fhuair an nì a thuirt Solamh coimhlionadh litireil a thaobh Alba fhad 's a bha 'n rìgh fo aois. "Is an-aoibhinn duit a rioghachd 'nuair is leanabh is rìgh dhuit." Ré nam bliadhnacha sin bha daoine mòra, air Ghalltachd 'us Ghàeltachd, a' tolladh fo a chéile. Bha Morairean na Galltachd, cuid diubh, air an roinn 'n am pàirtidhibh 'an aghaidh a' chéile, agus a' goid an rìgh o chéile. 'S ann aig a' phàrtaidh aig am biodh sealbh air pears' an rìgh a bha riaghladh na rìoghachd fhad 's a b' urrainn iad a chumail. Tha e araon mi-thaitneach 'us mi-tharbhach a bhi 'leudachadh air na dòighibh 's an robh na fiùdhalaich ud a' caitheamh bhead air a' chéile. Ann an aon de na caonnagan fuilteach a bha 'measg nan Gàel 's an àm ud, 'nuair a dh'éirich buidheann naimhdean 'an aghaidh Iarla Rois, chaidh seachdnar de oighreachan Foulis a mharbhadh còmhladh, 's thàinig an oighreachd a dh'ionnsuidh naoidhein a bha 's a' chreithil.

4. Ach ri ùine thàinig Alastair gu fearachas 's gu bhi comasach air toigh a thoirt araon air féin 's air a rioghachd. Bha iomadh ni air feadh Alba 'bha 'g agairt aire an rìgh air àm dha teachd gu fearachas. Cuid diubh sin ag éiridh o neo-thioralachd nan Gàel 's nan Gall ri 'chéile. Ach cha robh aon ni bu mhò 'bha cur Alba 'n'cunnart na staid nan eileanan tuath 'us siar, a bha uile fo uachdranachd rìgh Lochluinn, o Arcu-chuain gu ruig an t-eilean Manainneach. Cha b' ann còmhladh, ach a lion aon 'us aon a fhuair an Lochluinneach sealbh air na h-eileanaibh; agus 's e 's coslaiche gu'n robh iad uile air an cur fo chìs mu'n àm an d' fhuair Coinn-

each Mac Alpuinn dà rioghachd Alba aonadh r'a chéile fo a riaghladh féin. Bha 'dol aig righrean Alba air na h-eilthirich ud a rotadh air falbh as na h-uil' àite de 'n mhòr-thir, a siar 's a sear, air an robh iad a' gabhail sealbh car greis. Ach mar nach robh càbhlach aig righribh Alba a dh'fheudta idir a choimeas ri lionmhoireachd nan luingeas Lochlunnach, agus mar sin nach b' urrain iad smuaineachadh air aghaidh a thoirt doibh air muir, b' éigin doibh na h-eileana fhàgail aca ré còrr 'us ceithir cheud bliadhna. Bha luchd-riaghlaidh a' faotainn a mach air an costas gu'n robh e 'na ni ro chronail do 'n rioghachd na h-eileanan a bhi fo thighearnas nan coigreach ud. Cha robh uair sam bith a dh' éireadh cogadh eadar Alba 'us Sasunn, nach robh e furasta gu leòir do 'n nàmhaid dheasach cuid de phrionnsachan nan eilean fhaotainn gu dhol air tìr le 'n luchd-leanmhuinn 'an àit' eigin de 'n mhòr-thir, 's na b' urrainn iad a dheanamh de chall le togail chreachan, 'us marbhadh sluaigh, 's mar sin an t-arm Albannach a chur eadar dhà theine. Agus ged nach biodh cogadh ri Sasunn idir, 'nuair a rachadh fear no dithis dhuibh sud, le 'chuid dhaoine, a chòmhnadh aoin sam bith de na cinn-fheadhna chumhachdach a thogradh éiridh 'an ceannairc 'an aghaidh an rìgh; bheireadh iad an dùbhlan do armailt sam bith a chuireadh e 'n an aghaidh. Mar sin cha bu chomasach e gu'm biodh rìgh Alba gu bràth 'na mhaighstir air fhonn féin, fhad 's a bhiodh àireamh co lionmhor de naimhdean ga chuairteachadh, agus co faisg a làimh.

5. Bha saorsainn aig Alastair III. o chogadh ri Sasunn 'na latha féin, a chionn e bhi 'n cleamhnas ri rìgh na tìre sin; 's ghabh e 'n cothrom air na h-eileanan a thoirt fo 'ùghdarras féin. Chuir e càbhlach 'us armailt 'an aghaidh nan eileanach a lion aon 'us aon. Bha e 'sgiùrsadh air falbh na h-uile ceann-feadhna nach robh deònach air e féin ùmhlachadh do ùghdarras rìgh Alba. Tha e coslach gu'n robh baide maith dhiubh sin ann. Thog iad an cùis gu rìgh Lochluinn, a bha iad ag aideachadh a bhi 'na àrd rìgh dligheach air na h-eileanaibh. Rùnaich Haco, a bha 's an àm sin

air caithir Lochluinn, làn dhioghaltas a dheanamh orrasan a bha 'fuadachadh a chuid phrionnsachan air falbh as an fhearann a bha e 'n dùil a bhiodh am feasd ceangailte ri crùn Lochluinn. Dh'uighimich e càbhlach lionmhor luingeas air son briseadh a stigh air Alba le sùil ris an rioghachd a cheannsachadh gu h-iomlan da féin. Dh'fhàg e Lochlunn gu maith tràth air an t-samhradh le 'chuid luingeas luchdaichte le saighdearaibh, 's gach gnè armachd a bha cleachdta 's an là sin 'an cogadh mara no tìre. Fhuaradh a mach gu maith trà 'an Alba gu'n robh an t-eascaraid so a' tighinn a thoirt ionnsuidh orra, agus bha luchd-riaghlaidh na rioghachd a' deanamh gach ullachaidh a b' urrainn iad air son làn di-bheatha 'thoirt da, 's an t-seadh an àbhaist do aon nàmhaid sin a thoirt do nàmhaid eile, co luath 's a thigeadh e. Cha smuainicheadh iad air aghaidh a thoirt da air a' mhuir; ach shuidhicheadh buidheann thearc shaighdearan 'an sud 's an so, aig gach ceann fearainn timchioll air an rioghachd, far an robh e coltach gu'm feudadh e tighinn air tìr; 's bha iad gu comharadh a dheanamh ri 'chéile le teintibh, na'm faiceadh iad e 'dlùthachadh ris an fhearann, agus oidhirpeachadh gach grabadh a b' urrainn iad a chur air, gus an tigeadh feachd na rioghachd ga choinneachadh. Bha e mu mheadhon ceud mhios an fhoghair 'nuair a fhuair càbhlach Haco, anns an robh ochd fichead long, seachad air Maol Chinntire, 's a steach do chaolas Chluaidh. Bu sheann laoch Haco, a bha dà fhichead bliadhna 's a sea 'na rìgh air Lochlunn. Cha robh Alastair III. leth sin a dh'aois; ach thug an laoch òg an car, gu sgiobalt, as an t-seann laoch. Bha fios aig fear Alba gu'm bu bhuannachd dha féin, 's gu 'm bu chall do Haco, na h-uile là b' urrainn e 'cheann a chur seachad gun tòiseachadh air a' chogadh. Chuir e sagartan cos-ruisgte air bòrd do luing Haco gu còrdadh ris mu na cumhachaibh air an tugadh e seachad an rioghachd dha féin, mur faighteadh sìth air sheòl eile. Lean na teachdairean-cùirt so air dol air ais 's air aghart leis gach lethsgeul a gheibhte 'mach, gus an do tharruing an ùine car fada. Ré na h-ùine sin uile bha Alastair

a' deanamh gach ullachadh a b' urrainn e air son a' chogaidh, le bhi 'tional shaighdearan as gach cearna de'n rioghachd, 's ga 'n cur 'n am buidhnibh beaga mu'n cuairt do'n oirthir mu choinn-eamh nan luingeas; 's a thuilleadh air sin bha gun teagamh sùil aig Alastair ris na h-eileamaidean féin a thighinn ga chòmhnadh 'an ùine ghoirid. B' amhuil a thachair: air an oidhche mu dheireadh de dhara mìos an fhoghair, sheid stoirm co uamhasach 's co obunn 's gu 'n do shaoil na Lochlunnaich gu'm b' iad na ban-druidhean Albannach a bha 'togail na gaoithe. Dh'àithn Haco a shagartan a thoirt 'na fhianuis, 's ghabh e bàta 's chaidh e gu tìr 'an eilean Chumbrai, a bha dlùth do làimh, 's thòisich na sagartan air an aifrinn a ràdh; ach a dh'aindeoin 's na theireadh na sag-arta cha robh 'ghaoth no 'n fhairge 'sgur dheth 'm boile. Bh' an luingeas a' leantuinn air a bhi reubadh air falbh thar an acraich-ean, 's a' ruith suas an caolas roimh 'n ghaoith, 's a' briseadh air na cladaichibh, no 'sgailceadh ri chéile 's an oidhche dhùdlaidh, dhuirch, 's a' sioladh leis na bh' annta. 'Nuair a shoilleirich a' mhaduinn bha na cladaichean làn de luingeas bhriste, 's na seòl-adairean 's na saighdearan timchioll orra, ag oidhirpeachadh air an dìon o 'n tuath-cheathairn a bha air dol fo 'n armachd, 's a' gabhail nam fàth air na Lochlunnaich a chreachadh, 's a mharbh-adh mar a b' urrainn iad. Lean an doinionn ré an là sin 's na h-oidhche; ach air an ath mhaduinn thàinig ni-eigin de lasachadh oirre, 's chaidh Haco 's a chuid shaighdearan air tìr gus na b' urr-ainn iad a shàbhaladh de 'n cuid. Ach cha b' e sin a bh' aca r'a dheanamh. Cha bu luaithe fhuair iad an casan air tìr na chunn-aic iad an t-arm Albannach, a bha nis air tional as gach cearna, ag iadhadh mu'n timchioll gu neo-sgàthach, colganta, 's rìgh Alas-tair féin air an ceann. Sguab iad na h-eilthirich sios rompa gu beul na mara leis a' cheud bhuille. Ach thilg na Lochlunnaich iad fèin 'an cruth cruinn, ris an abair luchd-airm, cearcall, leis an tàinig am feachd gu h-iomlan gu bhi coslach ann an cumadh ri gràineig mhòir, còmhdaichte air gach taobh le sleaghaibh fada.

stàilinn, troimh an robh e eu-comasach briseadh a steach. Timchioll air a' chearcall so bha 'mhire-chath a' dol air aghart fad an latha. Ach mu fheasgar lagaich a' ghaoth, a bh' air bhi glé bheò roimhe sin, 's fhuair an t-arm Lochlunnach gu h-iomlan air tìr, 's mar sin chaidh ac' air na h-Albannaich a chur suas o'n chladach; ach tuilleadh cha d' rinn iad. Chuir an oidhche crioch air saothair an luchd-còmhraig sgìth, a thug an là foghair air slachdadh a' chéile. Fhuair na Lochlunnaich air bòrd an cuid luingeas fo sgàile na h-oidhche, 's dh' fhoghainn sud féin leò de chogadh. Bu bhuidhe le Haco uaibhreach fosadh iarraidh gu a chuid mharbh adhlacadh, 's 'nuair a fhuair e 'n dleasnas sin crìochnaichte chuir e 'chuid shaighdearan, slàn 'us leònta mar a bha iad, air bòrd an tearc de luingeas a dh'fhàgadh slàn aige 's thog e air gu falbh dhachaidh; ach dhachaidh cha robh e gu dhol. Dh'fhàs e tinn air an rathad 's chaidh e air tìr 'an Arcu, far an do bhàsaich e leis an t-sàrachadh a fhuair e 'n ceann a' ghnothuich thuaireapaich ud, 's leis an deamhadas air son an dòigh anns an do chriochnaich e. Bha e 'g aideachadh air leabaidh a bhàis gur h-i làmh Dhé chaidh a mach 'na aghaidh-san, 's mur b' e sin nach b' ann air an dòigh ud a philleadh e.

6. B'e Làirg, baile beag an Siorrachd Ara, ainm an àite 's an do choinnich na h-Albannaich 's na Lochlunnaich a' chéil' aig an àm ud. Their luchd-eachdraidh Blàr Làirg ris. Tha làthraichean a' bhlàir ri'm faicinn fathast air na cladaichibh ud. Chithear an sud na torran mòra chlach fo'm bheil an fheadhainn a chaidh a mharbhadh 's a' bhlàr air an adhlacadh, 's gheibhear fathast ann mìrean de innealan cogaidh de gach seòrs' a bh' air an cleachdadh 's na linnibh ud. Feudar a ràdh gu'n do chuir an aon bhlàr an gnothuch an dara taobh a choidhch tuilleadh, a thaobh eileanan Innse Gall a bhi air an reubadh o na Lochlunnaich. Ach tharruing e 'dhà no thrì bhliadhnachan 'an déigh sud mu'n do naisgeadh cùmhnant eadar Magnus, mac Haco, agus Alastair III. leis an d' aontaich an Lochlunnach na h-eileanan uile a liubhrig-

eadh do Alba, ach Arcu agus Sealtuinn, a chum e beagan ni b' fhaide.

7. Bha Alastair glé ghniomhach ann a bhi 'frithealadh ceartais a' measg a chuid iochdaran o cheann gu ceann deth 'n rioghachd. Air son an aobhar so bha e 'n 'a chleachdadh aig' a bhi deanamh cuairt bhliadhnail air feadh na rioghachd o cheann gu ceann. Bha buidheann thaghta dheth 'chuid ridirean 'us àrd-uaislean, 'us mar an ceudna àrd-bhreitheamh na rioghachd, a' marcachd còmhladh ris do gach cearna fa leth. Thòisich Alba ri bhi air a roinn 'na Siorrachdaibh ri linn righ Daibhidh; ach b' ann goirid roimh an àm air a bheil sinn a nis a' labhairt a thugadh na Siorrachdan a dh' ionnsuidh na meudachd 's nan ainmean a th' aca gus an là an diugh, no glé fhaisg air sin. Bha Siorraimh gach cearna fa leth, maille ri feachd cogaidh nan crìochan, a' coinneachadh an rìgh aig iomall na Siorrachd, agus a' toirt coimheadachd dha gu iomall na Siorrachd a b' fhaisge air sin, far an robh coimheadachd de'n ghnè cheudna a' feitheamh gu gabhail ris. Bha na h-uile gearan a' faotainn éisdeachd, agus gach ana-ceartas air a leasachadh gun dàil. Bh' an rìgh, mar an ceudna, a' toirt eisimpleir 'us misneachd do'n t' sluagh ann an tuathanas. Bha mòran de'n chuid a b' fhearr a dh' fhearrann na tìre fathast 'na choilltich. Ach bha mòran dith air a thoirt a steach ri 'linn-san, mar a bha sìth ann air gach taobh an déigh fuadachadh nan Lochlunnach. Bha pailteas a' measg gach inbhe fa leth dheth 'n t' sluagh gus ithe, òl, 's a chuir umpa, agus rud maith ri 'sheachnadh air son mhargaidhean rioghachdan eile. Bha béin' us sithionn 'am pailteas, 'us ainmhidhean de gach seòrsa ga'n cur gu tìribh céine air son an reic. Ach feudar a ràdh gu 'n tàinig crioch, car ùin', air an t' soirbheachadh so le bàs a' phrionnsa ghlic agus chomasaich ud, a thachair gu truagh do Alba, 'n uair a bha e fathast an tréin' a neirt.

Bha an rìgh air thurus o Dhunéidean gu àite tàimheachd a bh' aige ann am Fiofa. B' ann rathad Port na Bàn-righ a ghabh e le tearc de luchd-coimheadeachd. Thàinig dorchadas na h-oidhch'

orra faisg air àite ris an abrar Cinghorn. Bha 'n luchd-coimhead-achd air son an oidhche 'chur seachad far an robh iad, 's an turus a ghabhail ri solus an là. Ach cha robh an righ idir air son stad, 's ghabh iad uil' air aghart. 'N uair a bha iad a' dol seachad aig ceann creig àird a bha rompa, shleamhnaich an t-each a bha fodha, 's chaidh an t' ainmhidh 's am marcach còmhladh leis a' chreig. 'N uair a ràinig a luchd-leanmhuinn an t-àit' an robh e aig bonn na creige bha e mairbh. Bha sin mu mheadhon dara mios an earraich, 's a' bhliadhna 1286. Rinneadh caoidh mhòr air a shon an Alba. 'S iad na marbh-rainnean a rinneadh dha sgriobhuidhean co sean 's air 'bheil iomradh 's a' chainnt Albannaich. Seallaidh sluagh na dùthcha fathast an dearbh àit' 's an deachaidh an rìgh as an rathad, ged tha dlù air sé ceud bliadhna o thachair an call.

---

## CAIB. X.

### A' MHAIGHDEANN LOCHLUNNACH.

Bhasaich clann Alastair III. uile roimhe féin. Bha a nighean, Mairireat, air bhi pòsd' aig Eiric, mac righ Lochluinn, air lorg còrdaidh a rinneadh eadar an dà rioghachd 'an àm nasgaidh na sìth' an déigh blàr Làirg. Thàinig Eiric an déigh sin gu bhi na rìgh air Lochlunn. Ach bi aon nighean a bh' aig ban-righ Mairireat air an robh a h-ainm féin. Bhàsaich Prionns' Alastair, mac an rìgh an déigh tighinn gu fearachas, agus ged a bha e pòsda cha d' fhàg e duine cloinne. Cha bu luaith' a chual a phiuthar, ban-righ Loch-luinn mu 'bhàs na 'dh'fhàs i féin tinn, 'us bhàsaich i goirid an déigh sin. Cha robh, mar so, duine beò dheth 'n teaghlach rioghail 'n uair a dh' fhalbh an rìgh ach an aon ogha nighinn a bh' aig' an Loch-

lunn. Chaidh a' bhan-phrionnsa sin éigheach 'na ban-righ Alba gun dàil an déigh bàis a seanar, 's gun i ach ochd bliadhn' a dh' aois. 'S i 'Mhaighdeann, Lochlunnach a theirear rithe mar is tric' 'an eachdraidh. Chuireadh luingeas 'an òrdugh air son a toirt a nall gu rioghachd a sinnsir. Bha Sir Michel Scot, duine ro chlùiteach, 'na aon de na cùirt-theachdairean a bha ga coimheadachd a nall thar chuan.

Aig an àm so bha duine ro "shaoghalta, dàn'" air righ-chaithir Shasuinn, Eideard I. B' esan bràthair na ceud ban-righ a bh' aig Alastair III., agus bràthair seanar Maighdeinn Lochluinn. Bhiodh e'n tràths 'us a rìs a' tilgeadh sùil dhéigheil a nall air Alba. Bha 'cheud oidhirp a thug e air Alba a cheangal ri 'rioghachd féin, laghail gu leòir na'm biodh e air soirbheachadh leis; be sin cùmhnant pòsaidh a dheanamh eadar a mhac féin agus ban-righ òg Alba, agus i fathast 's an tìr 's an d'rugadh i. Ach 's e bha'n sud cùmhnantachadh dhaoine, 's ged bu daoine cumhachdach iad, cha robh cumhachd ac' a bheireadh an rùintean gu crìch. Ged bu leanabh rioghail, agus ro mhùirneach 's an àm ud a' bha'n Lochlunn, bha i co buailteach do thrioblaid ri leanabh eile. Chaidh gach ni gu maith leis na teachdairean Albannach gus an d' ràinig iad Arcu a tighinn air ais. Dh' fhàs a bhan-phrionnsa tinn, 's bhàsaich i 'n sin. Bha rioghachd Alba gun oighre, ach feadhainn a bha fad as, 's c' àit' a nis an robh cumhachan rìgh Shasuinn. Shaoileadh daoine gu'n leigeadh Eideard dheth a dhùil ri Alba fhaotainn tuilleadh. Ach cha b' e sin fear a bh' ann. Tha e air a shamhlachadh le cuid de luchd-eachdraidh ris an rìgh air a bheil an Sgriobtur a' labhairt, "a mheudaicheas a mhiann mar ifrinn, agus a tha mar am bàs, agus nach urrainn a bhi air a shàsachadh, ach a chruinnicheas thuige féin na h-uile shlòigh." Bha e, goirid roimh sud an déigh na Ueilsich a cheannsachadh, agus an rioghachd bheag ac' a chur ri rioghachd Shasuinn,. B' iadsan sliochd ceud luchd-àiteachaidh Bhreatuinn a deas, a bh' air am fuadachadh leis na Sacsonaich do oisinn an iar-dheas na dùthcha, mar dh' ainmicheadh cheana, agus

a chuir suas prionnsa dhiubh féin os an ceann, 's a sheas mar rioghachd, le 'n laghannaibh 's an seana chainnt féin ré còrr is ochd ceud bliadhna, gus an do chuir Eideard so 'na cheann an ceannsachadh. An déigh dha buaidh fhaotainn orra 'an cògadh, dh'fhàisg e uatha cumhachan cruaidhe; agus an ùine ghoirid dh'éignich e iad le fòirneirt gus na cumhachan sin a bhriseadh, agus éiridh 'an ceannairc 'na aghaidh. Chaidh e' n sin a mach nan aghaidh le feachd cumhachdach leis an do sgap e o chéil' an armailt-san. Fhuair e'n làimh 'us chroch e Liu-ellen, am prionnsa, agus rinn e 'ni ceudna air a' mheud de'n cuid bàird 's air an d'fhuair e greim, a chum 's nach biodh iad le 'm bàrdachd a' cumail suas misneachd an luchd-dùthcha, le bhi seinn gniomharan euchdaidh an sinnsireachd. O'n àm so tha Ueils aonaichte ri crùn Shasuinn, agus theirear prionnsa Ueils ri tànisteir rioghachd Shasuinn, Ach air a shon so uile ghléidh iad an seana chànain féin gus a nis, 's tha caochladh phaipeirean naigheachd, 'us eòlasan eile de gach seòrs' air an craobh-sgaoileadh innte. Theirear Gàeltachd Shasuinn ri Ueils, mar eadar-dhealaichte Ghàeltachd Alba.

2. Bha Eideard 'na dhuine làidir 'am pearsa. Theirteadh am Fadluirgneach ris a thaobh co àrd 's a bha e. Bha e mar an ceudna co seòlta 's a bha e co fuilteach. B' aithne dha crùbadh sìos roimh dha leum air a' chreich, cosmhuil ris an liopard, a bha e 'giùlan mar shuaicheantas air a sgéith. 'N uair a chuir àireamh maith, mu'n cuairt do dhusan, de na tighearnan Albannach còir-thagraidh a steach air a' chrùn, mar mhuinntir a bha 'n dlùth chàirdeas ris an teaghlach rioghail, cho-aontaich iad, air sgàth dòirteadh fola 'chaomhnadh, an còraichean a chur fa chomhair rìgh Shasuinn, mar an coimhearsnach bu chumhachdaiche a bh' aca, 's a bhi riaraichte leis a' bhreith a bheireadh e. Chuir e mar chumh' orra gu'm feumadh iad e féin aideachadh mar àrd-thighearna, no uachdaran na rioghachd. Chuir an t-agartas so iongantas 'us uamhas air an àireamh de àrd mhaithean, 's de luchd-eaglais na h-Alba, a bh' air tional gus a choinneachadh aig a' chrìch Shasunnaich, agus dhiùlt

iad freagradh sam bith a thoirt gus am biodh ùin' ac' an comh-airl' a chur ri 'chéil' air leth. "Ach," ars' esan le speuradh uamh-asach, "air Naomh Eideard, d' am buin an crùn a th' air mo cheann, bheir mi mach mo chòir cheart, no caillear mi 's an oidh-irp." Aig an àm cheudna sgaoil e 'n comh-chruinneachadh Albannach, a' toirt doibh trì seachduinnean de dhàil gu iad féin a thoirt a nuas a dh'ionnsuidh an ni a bha e 'g iarraidh.

Bha 'n rioghachd co mòr air a roinn le àireamh co lionmhor de luchd comh-shreip a bha 'sealltuinn air son a' chrùin 's gu 'm faca na bha dhaoine glic' innte nach robh coslas sam bith air gu'm b'urrainn iad aghaidh a chumail ris an nàmhaid chuilbheartach ud, a bha ga chromadh féin sios gu grad leum orra aig a' cheud choth-rom a gheibheadh e. Dh'fhàg iad an gnothuch gu h-iomlan eadar e féin "'s an dusan." Agus 'nuair a thàinig an ceann là, choinnich an dà fhear-dheug sin Eideard a rìs, 's mar a bha gach fear 'an dùil gu'n cuirte comain air an aon a b' ullaimh a bhiodh gus am breitheamh a thoileachadh; dh'aidich iad uile, fear 'an déigh fir, gu'n robh iad deònach air a' chrùn a ghabhail o làimh Eideaird mar àrd thighearna na tìre!!! Bha fios aig Fad-luirgneach gu maith co dheth 'n deanadh e atharrais rìgh. Ach 'nuair a fhuair e iad uile mar sud gu 'dhòigh féin, thòisich e le mòr shòluimteachd, ma b' fhìor, air rannsachadh còir gach aoin fa leth dhiubh air a' chrùn. Chunnacas gu h-ath-ghoirid gu 'n robh 'chòir a' seasamh eadar Raibeart Brus, Morair Annandail, agus Iain Bailiol, triath Ghalo-bhaigh. B' iad sin da rìreadh a b'fhaisg', a thaobh càirdeis, air an teaghlach rìoghail a dh'fhalbh. B' e Bailiol ogha Maireireit, nigh-ean bu shine Dhaibhidh, Iarla Huntington, bràthair Uilleam an Leòmhan, mar a chaidh ainmeachadh cheana, agus mar sin b' e brathair seanar Alastair III. Thug Eideard an crùn do Bhailiol. Fhuair e cothrom tighinn gu ruige Scoinne gu bhi air a chrùnadh, ach b' éigin da dol a rìs do Shasunn a dheanamh ùmhlachd do Eideard. An déigh an allabain so uile thàinig e air ais do cheann.

bhaile na rioghachd gu suidh' air rìgh-chathair Alba 'bha glé dheilgneach.

3. B'e 'n rian a ghabh Eideard air son fàth fhaotainn gu 'thilgeadh thar na caithreach, a bhi ga shior-shàrachadh le fanoid 's le fòirneirt, gus an éignicheadh se e gu éiridh 'an ceannairc. Na 'm biodh neach sam bith 'an Alba mi-riaraichte leis a' cheartas a bha Baliol a' deanamh dha, bha Eideard a' fiadhachadh gach aon dhiubh sin gus a chùis a thogail gu 'chùirt féin. Bha e mar bu trice mar so a cur an neo-bhrigh gach cùis-bhreith a bha Baliol a' toirt 'an Alba, 's a deanamh cùis-mhagaidh dheth am fianuis a chuid iochdarana féin. Na'n gabhadh e dhànadas air gearan sam bith a dheanamh air deanadas Eideard, bha 'n smachdachadh air a dheanamh mòran ni bu mhiosa.

Fadheòidh, leis gach gonadh 'us tàmailt a bha e faotainn, rùnaich Bailiol còmhnadh iarraidh air righ na Frainge gus a' chuing Shasunnach a thilgeadh dheth; agus sgriobh e dh'ionnsuidh Eideard nach robh e gu bhi ni b' fhaide 'na eisimeil 'an ni sam bith. "Ah!" ars am Fad-luirgneach, "an dàna leis an leth-chiallach ud gniomh co amaideach a dheanamh; o nach ruig e sinne, mar is dleasdanach dha, théid sinne far am bheil esan." Chruinnich an Sasunnach feachd lìonmhor air ceann an do thriall e do Alba. Chuir e 'n ruaig air Bailiol 'am blàr a chuireadh aig Dunbhàr. Mar a bha Bailiol 'na dhuine meath-chridheach leig e seachad an còmhrag. Thàinig e gu h-umhal ga thoirt féin suas do Eideard, ag aideachadh gu'm b' ann le droch comhairle muinntir eile 'bha e air a bhrosnachadh gu ceannairc 'an aghaidh an neach a b' e 'àrd-thighearna; agus ag aiseag air ais do Eideard rioghachd Alba, leis gach dligh' a bhuineadh do 'n chrùn, chaidh a rùsgadh an sin de gach inbh' 'us onair a bh' aige, agus a leigeadh air falbh, 'an déigh beagan prìosanachaidh, mar chreutair gun diù, 'an déigh ainmeachas rioghalachd a mhealtuinn ré chùig bliadhna.

4. Fhuair Eideard a nis an rud a bha e 'miannachadh 's ag iarraidh o cheann fada, cion-fàth no leth-sgeul air son Alba thoirt gu

h-iomlan fo a chomannda féin, gun uiread 'us faileas rìgh no uachd arain a bhi seasamh eadar e 'sa thoil féin fhaotainn deant' o cheann gu ceann de'n eilean Bhreatunnach. Thriall e troimh Alba air cheann feachd chumhachdaich, a' toirt air an t-sluagh anns gach inbhe fa leth e féin aideachadh mar an rìgh dligheach uaithe sud a mach. Lion e daingnichean Alba gu h-iomlan le freiceadainibh de shaighdearan Sasunnach. Dh' òrduich e Iarla Mhuireidh 'na fhear-dìon Alba, 's shuidhich e Sasunnaich 'an àrd dhreuchdaibh stàtail na rioghachd. Thug e leis crùn agus slat rioghail Alba, agus eadhon clach a' Mhanaidh, an Lia Fàil, air am b' àbhaist a bhi 'cur rìghrean na h-Alba 'n an suidh' aig àm a bhi ga'n crùnadh. Tha 'Chlach iomraiteach sin air lorg fathast 'an Lunuinn, agus a' deanamh suas pàirt de'n chaithir air am bi righ Shasuinn a' suidhe 'n àm a bhi ga chrùnadh. Tha cuid de luchd-eachdraidh ag ràdh mar an ceudna gu'n tug Eideard air falbh còraichean sgrìobhta nan tighean Mhanach, agus na h-eachdraidhean bu shine 'fhuair e annta gus am milleadh e na h-uile dearbhadh sgrìobht' air gu 'n robh Alba roimhe sud 'na rìoghachd shaoir. 'An déigh na h-uile nithe chur 's an òrdugh a thogair e féin, phill e dhachaidh le buaidh chaithream, a' giùlain nan seudan bu ro luachmhoir' a bhuineadh do 'n rioghachd ud a bha e nis an dùil bu leis féin 's le 'shliochd uaithe sud a mach.

## CAIB. XI.

### UILLEAM UALLAS.

'N UAIR a fhuair na Sasunnaich Alba fo smachd dhoibh féin, mar a dh' ainmicheadh, bha iad a' cleachdadh na h-uile fòirneart a b' urrainn iad thairis air an luchd-àiteachaidh. Bha 'n t-àrd fhear-lagha, Ormeslie, a' gairm gu cunntas nan uile nach tugadh mionnan-striochdaidh do Eideard. Bha mòran de na h-Albannaich a' diùltadh sin a dheanamh mar ni air nach robh còir aig rìgh Shasuinn, a fhuair làmh an uachdair orrasan, ni's mò le seòltachd na le treubhantas 'us gaisg' a chuid saighdearan. Air son an diùltaidh so bha e 'toirt uath' an cuid fearainn 'us maoin, 's ga 'm peanasachadh air iomadh dòigh eile. Bha Uisdean Cresingam, am fear-ionmhais Sasunnach, mar an ceudna ga'm pianadh a' togail airgid uatha fo chaochladh leth-sgeulan. Cha robh mòran airgid a' ruith a measg nan Albannach 's na linnibh ud, 's cha robh iad cleachdta ri bhi 'pàigheadh mòran do an righribh dùthchasach féin, a bha ghnàth a' taisbeanadh comhfhulangas a bhi aca ri 'm bochduinn. Bha iad, mar sin, gu mòr air an tàmailteachadh le bhi air an éigneachadh gu suimean ro mhòr iocadh do Chresingam, air son aobhar sam bith, no aig àm sam bith a b' àill leis. Agus a thuilleadh air a mhi-riarachadh a bha 'g éiridh o na h-aobharaibh so, bha na saighdearan Sasunnach leis an robh gearastona na rioghachd air an lionadh, a' deanamh mòran ainneirt air an t-sluagh, 's a' taisbeanadh mòran tàir' ann an dòighibh déiligidh ris gach iosal 'us uasal 'n am measg. Bheireadh iad uatha gun fhoighneachd ni sam bith a chitheadh iad ac' anns an cuireadh iad sùil, 's nan gabhadh neach sam bith a bhiodh iad a' creachadh air cur 'nan aghaidh, gheibheadh e bhualadh 's a lotadh, 's bha iad eadhon

a' cur cuid gu bàs air son a bhi 'dìonadh an codach féin uatha. Cha b' ioghnadh ged a bha na h-Albannaich air an tàmailteachadh co maith 'us air an sàrachadh leis na h-uile ni a bh' ann, 's ged a bhiodh iad deònach air a' cheud chothrom a ghabhail air éiridh 'an aghaidh an luchd-fòirneirt, na Deasaich, mar theireadh iad féin riu, agus an dùthaich aiseag a dh' ionnsuidh na saorsa dheth an robh iad air an spùinneadh le foill agus ain-iochd rìgh Shasuinn. Cha robh ni ga'n cumail gun sin a dheanamh ach easbhuidh fir treòrachaidh as am biodh làn earbs' aca, 's a bhiodh 's na h-uile seadh freagarrach air son a dhol air an ceann, 's an cumail air rian ann an 'oidhirpibh air an luchd sàrachaidh fhuadachadh a' mach as an tìr. Agus gu freasdalach, bha leithid sin de fhear-treòrach-aidh air a thogail suas ann am pears Uilleim Uallais.

2. Cha b' aon de àrd-mhaithean Alba Uilleam Uallas, ach bu mhac duin' uasail e da 'm b' ainm Sìr Callum Uallas á Ellersli, 'n Siorrachd Renfriu. Bha Sìr Callum so air a mharbhadh leis na Sasunnaich, agus a bhantrach air teicheadh gu taobh tuath amh-ainn Thatha, far an robh a cuideachd. Bha mar so aobhar fuath gu leòir aig Uilleam do na Sasunnaich. Ach thàinig iad ni bu ro fhaisg na sud air mu'n do dhùisgeadh suas a spiorad gu ceannairc. Tha luchd-eachdraidh ag innseadh, a' measg sheanachasan eile mu thimchioll, gu'n robh e là àraidh ag iasgach ann an amhainn Inbhir a bha 'na choimhearsnachd. 'An àm dha bhi pilleadh dhachaidh, còmhladh ri balachan a bha 'giùlain an éisg a ghlac e, ann am bascaid, choinnich dithis no thriùir dheth na saighdearan Sasunnach e, a bhuineadh do Ghearaston Ara. Rinn na saighdearan gu neo mhodhail, air son am bascaid leis na bh' ann a thoirt o'n bhalach. Bha Uallas deònach roinn de na bric a thoirt doibh. Ach o nach biodh na Sasunnaich riaraichte le ni bu lugha na 'n t' iomlan, thàinig na fir o fhoclaibh gu buillibh. Cha robh armachd aig Uallas ach a shlat-iasgaich. Le ceann reamhar na slaite bhuail e buill' air fear de na saighdearan 's a cheann leis 'an do mharbh e air a bhad e. Thug e grad thàmhadh air claidheamh an duine

mhairbh, 's chog e co duineil leis 's gu'n do chuir e càch gu teicheadh, 's gu'n d' fhuair e dhachaidh leis a' bhascaid éisg slàn, fallain. Ach b' éigin da teicheadh air son a bheatha, 's a bhi fo 'n choill car ùine, 's an déigh sin àit' eile de'n dùthaich a thoirt air far nach robh an gniomh co aithnichte. B' ann an ath-bhliadhn' an déigh sud a dh' éirich e'n aghaidh nan Sasunnach. Bha e air pòsadh an sin, 's a chòmhnuidh 'am baile Lanairc. Air là àraidh, 'an àm an earraich, bha e 'coiscachd tre 'n bhaile, air a sgeudachadh le deis' uaine, a bha fasanta 'measg nan uaislean 's an àm sin de'n bhliadhna, agus tearc de luchd-leanmhuinn 's de chàirdean còmhladh ris, a' measg an robh Sir Iain Greumach. Thàinig Sasunnach mi-mhodhail an rathad, 's thòisich e ri magadh orra. "Seadh," ars esan, ri Uallas, "a bheil thu air tighinn as ùr a nall thar fairge? Tha thu co rìomhach 's gu'n do shaoil leam gur h-e bh' ann diot cùirt-theachdair a' toirt ban-righ nuadh da 'r n 'ionnsuidh." Ghabh Uallas air aghart a' giùlain na h-athais gu foighidneach, ain-deònach air mi-thlachd sam bith a thogail. Ach dh' iath mòran de 'n phràpar Shasunnach mu 'thimchioll, a' sior thilgeadh athais air. Mu dheireadh bhuail fear dhiubh ceann na truaill anns an robh 'n claidheamh a bha Uallas a' giùlan air a thaobh. Ghrad tharruing esan a chlaidheamh 's chuir e'n Sasunnach gu talamh le aon bhuille. Ann an tiota bha 'n t-sabait air a' bonn. Réitich 'na bha làthair de 'na h-Albannaich, mu chùig duine-fichead—rathad doibh féin gu tigh Uallais. Dh' fhosgail a bhean an dorus. Ghabh Uallas féin, 's a reir coslais tearc de luchd-leanmhuinn, a mach air dorus cùil 's ràinig iad coill' a bha dlù dhoibh anns an robh Gil ris an abrar Creagan Chartland, anns am b' urrainn siad iad féin a dhionadh o' luchd tòrachd sam bith a dh' fheudadh a dhol air an lorg. Ach rinn Haselrig, an riaghladair Sasunnach, dioghaltas eagalach air Uallas air son na thachair. Loisg e tigh Uallais 's chuir e 'bhean gu bàs. Theich ban-oglach a bh' aice gun fhios, a mach do 'n choille, 's dh' innis i na h-uile ni do Uallas 's d'a luchd-leanmhuinn. Bha 'chràdh spioraid eagalach ri fhaicinn. Sheas a luchd-lean-

mhuinn timchioll air a' gul. Fadheòidh thuirt Uallas riu, "Tog-aibh dheth fheara, is pian gun fheum so. Cha 'n urrainn sinn ise a thoirt air ais. Ach cha 'n fhaicear tàmh agamsa gus an dean mi dioghaltas air son ise a bha co taitneach 's co càillidh, a chur gu bàs." Air an dearbh oidhche sin thionail e deich fir fhichead de dhaoine dileas, misneachail, 's chaidh e gu sàmhach a steach do 'n bhaile. Ràinig iad tigh an uachdarain. Bha e féin na luidh' 'an rùm uachdrach gu dorus an robh ceuman staidhreach a' dìreadh suas o 'n t-sràid. Dhìrich Uallas suas an staidhir so, chuir e 'neart 'an aghaidh an doruis, 's dh' fhàisg e steach roimhe e. Leum an Sasunnach, làn uamhais, a mach as a leabaidh, 's ghlaodh e, "Co tha deanamh na h-iorghail so?" "Tha mise, Uallas, a bha thusa sireadh fad an là." Le sin bhuail e co guineach e, 's gu'n do sgoilt e 'cheann, 's gu'n deachaidh an claidheamh sios gu cnàimh na h-amhach. Dhùisg buaireas air feadh na sràide. Thionndaidh na saighdearan Sasunnach a mach, 's dh' éirich fir Lanairc thun a' chòmhraig. 'N uair a shoilleirich a' mhaduinn bha dà fhichead deug de na Sasunnaich nan luidhe marbh air na sràidibh, 's na h-Albannaich 'n am maighstiribh air a' bhaile.

5. Sgaoil iomradh a' ghniomh-euchdaidh so air feadh na dùth-cha gu h-ath-ghoirid, agus thòisich àireamh de dhaoine tapaidh, colgant' air tional gu Uallas, mar an ceannard. Bu duine neo-chumanta foghainteach Uallas, 'am pearsa co maith 's an inntinn. Ma 's fior na bheil air innseadh mu 'thimchioll le luchd-eachd-raidh feumaidh gu 'm b' aon e de 'na curaidhean co treun sa bha 'n linn no 'n àite sam bith. Ach tha e soilleir gu leòir o chaochladh nithibh mu nach urrainn teagamh a bhi, gu 'm bu duine neo-chumanta calm e. Ann am pearsa, garbh-chnàmhach; aghaidh fhada shoilleir; folt soilleir donn; sùilean soilleir geur-sheallach; scòrr air taobh clì na smeigid; coslas a ghnuis' smuaireanach, dubh-ach. So dealbh Uilleim Uallais, duine sònruichte a measg mhòran mhìltean. B'e 'n garg-churaidh so, air a lotadh 'na spiorad, 's air a dhùsgadh suas mar leòmhan boirionn o'n do bhuineadh a cuileanan,

a rùnaich, le co-chuideachaidh a luchd-dùthcha, gu'n rotadh e mach, aig roinn na béigileid, a h-uile Sasunnach a bha cadar ceann a tuath 'us ceann a deas Alba. B' ann goirid an déigh dha 'n cuideachadh a dh' ainmich sinn fhaotainn, agus tighinn a dh' ionnsuidh an rùin ud, a thachair an ni ris an abrar an ceann a deas Alba, Saibhlean Ara.* Bha na Sasunnaich a nis a' tòiseachadh a' gabhail eagail roimh an treubhantas agus a' ghliocas a bha Uallas 's a luchd-leanmhuinn a' taisbeanadh ann an oidhirpibh air an tìr a shaoradh o luchd-fòirneirt. Agus 's ann a smuainich na h-uile-bheistean ud a nis air déiligeadh ri Uallas 's a luchd-leanmhuinn le foill. Leig iad orra gu'n robh iad air son sìth a dheanamh. Dh' fhiadhaich cuid de 'n luchd-riaghlaidh Uallas agus a' chuid oifigearan gu comh-labhairt riu féin mu chumhachan sìth. Bha 'choinneamh gu bhi air a cumail an taobh a muigh de bhail' Ara, ann an aitreabh mhòr fhiodha. Gheall na h-Albannaich coinneachadh riu gu siochail, a reir an t-sean-fhocail fhirinnich, "an duine nach bi olc air aire, cha smuainich e olc fir eile." Air taobh a muigh na h-aitreibh bha na h-uile ni gu maiseach agus an deadh òrdugh mar bu chòir a bhi. Ach air an taobh a stigh bha innealabàis. Bha àireamh shaighdearan a' feitheamh air son gniomh chrochadairean a dheanamh. Bha buill chainbe air an ceangal gu h-àrd ri sailibh na h-aitreibh, agus snaimeanna-ruith air na ceannaibh a bha sios diubh air son cinn nan Albannach a thilgeadh annt' a lion fear 'us fear, mar a bha iad a' dol a steach. B'e Sìr Reginald Crauford, Siorraimh na Siorrachd ud féin, 'us bràthair-màthar Uallais, aon de'n cheud fheadhainn a thuit 's an rib' ud. Lean mòran as a dhéigh-san, gun duin' a' toirt rabhadh dhoibh. Cha tàinig duine riamh a mach a chaidh a steach. Bha 'n cuirp air an tilgeadh 'n an aon dùn air muin a chéil' 'an ceann shuas na h-aitreibh. Ach fhuair boirionnach firinneach 's a' choimhearsnachd nach robh saor o an-amharus, innleachd éigin air sealltuinn

* Barns of Ayr.

a steach agus na nithe a bha dol air aghart fhaicinn. Bha Uallas, gu freasdalach, rud-éigin fadalach gun tighinn, 's bha bhean so ga fheitheamh air son rabhadh a thoirt da. Co luath 's a chunnaic i e tighinn fagus, chaidh i 'na choinneamh 's ghlaodh i, "Oh Uallais ghaisgich, chroch iad do chàirdean mar dheanadh iad air na coin-luirg!" Stad an gaisgeach ag éisdeachd na sgéil eagalaich, agus 's gann a b'urrainn e suidhe 'na dhiollaid le bròn 'us tùireadh. Ach ged bu duine teodh-chridheach Uilleam Uallas bha e fad o bhi meath-chridheach. Cha robh maith sam bith dol a dh' iarraidh lorg air a leithid de ni is "géill," 's an fhoclair aige-san. Cha robh e riamh ann. Agus uime sin b' e'n ath char Dioghaltas! Dioghaltas! Ghabh e cuairt 's a' choimhearsnachd toiseach na h-oidhche, gus am faiceadh e ciod a thachradh. 'N uair a chaidh na mortairean, 's an t-sabhal mhòr ud, air mhisg le fuil, ghabh iad an sin a' mhisg le dibh làidir, leann Eireannach, 'us deochaibh mealltach eile, 's chuir iad roinn mhòr de 'n oidhche seachad le danns 'us misg. Choidil mòran diubh 'an ceann eile na h-aitreibh 's an robh cuirp na muinntir a mhort iad na 'n sìneadh. 'S bha mòran diubh air bhileitibh 'an caochladh thighibh feadh bail' Ara. 'S e àireamh ro bheag dhiubh a chaidh do'n Chaisteal an oidhch' ud. Bha na tighean 'an ceann a deas Alba 's na linn-ibh ud air an togail le fiodh, mar tha tighean cinn a tuath America an diugh. Thug Uallas òrdugh do'n "mhnaoi fhirinnich" ùd comhara so fhaicsinneach a chur le cailc air na tighibh 's an robh na Sasunnaich a' cur seachad na h-oidhche. Thàinig e féin air mharbhan a' mheadhon oidhche le trì cheud fear, 's le mòran de bhuill chainbe, 's cheangail iad co diongalta o'n taobh a muigh na h-uile tigh air an d' fhuair iad an "comharra" 's nach gabhadh iad fosgladh o'n taobh a stigh. Chruinnich e mòran connlaich 'us gheugan leis an do chuir e na h-aitreabhan fiodh' ud ri theine. Bha mòran air an losgadh gun dùsgadh idir á codal. A' chuid a bha dùsgadh 's a briseadh a mach troimh'n cheò 's an lasair, bha na h-Albannaich ga'n coinneachadh 's ga'm pilleadh air ais do'n

losgadh, no ga 'n reubadh as a chéile le 'n cuid armachd. Cha deachaidh Sasunnach beò as an oidhch' ud a bha mach air geat' a' chaisteil. 'N uair a dh' fhàg buidheann Uallais an t-àite 's a' mhaduinn, cha robh ri fhaicinn ach làthraichean nan aitreabhan a bha na'n connadh a' losgadh cuirp na muinntir a chaidh a mharbhadh. Mar so chriochnaich "Parlamaid Dhubh Ara."

7. Ach a nis gu obair a' ghlanaidh air an dùthaich o na mortairibh Sasunnach, le spionnadh 'us rùn ath-nuadhaichte. B' e 'n rian a ghabh Uallas 'n a cheud éiridh, a bhi 'cumail tearc de luchd-leanmhuinn còmhladh ris féin, leis an tugadh e garg-ionnsuidh air buidheann bhig sam bith de'n arm Shasunnach a gheibheadh e air leth o chàch, 's leis an glacadh e stòr bìdh no armachd a bhiodh a' dol gu aon sam bith de na caistealan. Leis an rian so bha e deanamh mòran call' air an nàmhaid, aig an àm cheudna an robh e 'toirt a' cheart aire gu'n seachnadh e aghaidh a thoirt do bhuidheann lionmhor sam bith dhiubh air nach robh e cinnteach gu 'm b' urrainn e buaidh fhaotainn. Bha aig an àm cheudna mòran de luchd-fearainn 's de àrd-mhaithean na rioghachd ag oibreachadh fo òrdugh-san agus far am b' urrainn iad, a' creachadh 's a' marbhadh nan Sasunnach, 's a' cur na h-uile moill' a b' urrainn iad orra. Cha robh fear no bean 's an tìr leis nach feudadh Uallas teachdaireachd a chur. 'S 'nuair a chitheadh e àm fàbharrach ghrad thionaileadh e àireamh de na beag oifigich ud as gach cearna timchioll air, 's nuair a chriochnaicheadh iad obair an là, le gearradh as buidheann Shasunnach a bh' air thuras o aon àite gu àit eile, ghrad sgaoileadh e ris iad, gach fear da chearna féin. Leis gach lotadh 'us bruthadh a bha ann, bh' na naimhdean a' dol an teircead. Ach an déigh Saibhlean Ara, 's an dioghaltais a lean, dhùisg spiorad an t-sluaigh suas, air feadh na dùthcha gu h-iomlan, 's fhuair Uallas uiread de luchd-leanmhuinn 's nach gabhadh na Sasunnaich orra coinneamh a' thoirt da 's an àm anns an achadh fhosgailt, ach dhruid 's iad iad féin suas 's na daingnichibh gus an tigeadh tuilleadh cuideachaidh á Sasunn. Ach thòisich na

h-Albannaich air glacadh nan daingnichean féin, 's air marbhadh na dream a bha 'cumail freiceadan annta. Bha iad a' spealgadh as a chéile le 'n cuid tuaghaibh geatachan cuid de na caistealan, 's gun na saighdearan ccmasach air an cur air falbh, 's bha iad a' glacadh cuid eile dhiubh le seòltachd. Thriall Uallas troimh thaobh 's ear Alb' air ceann armailt lionmhoir, agus air a cur an deadh òrdugh, 's cha robh caisteal, eadar uisge Thath' agus Crombagh, nach do thuit roimh' 'am beagan sheachduinibh, ach caisteal Dhundeagh a mhàin. Phill Uallas gu deas a chur séisd ris an daingneach so an ceud mhìos an fhoghair, 1297, dìreach an ceann bliadhna an déigh do Eideard dol air ais do Shasunn, 'an dùil gu'n robh Alba gu do-sgaraicht' aig air a-h-aonadh ri 'riogh-achd féin.

'S ann a' teannachadh caisteal Dhundeagh a bha Uallas leis an arm Albannach 'n uair a chuireadh teachdairean thuige gu 'n robh Iarla Shurreigh a' tighinn 'n a aghaidh le feachd Sasunnach anns an robh leth-cheud mìle fear, 's gu 'n robh e cur roimhe thigh-inn thairis air amhainn na Friù aig drochaid Shruileidh. Dh' fhàg Uallas Dundeagh air ball, 's rinn e air son a bhi aig an droch-aid, na 'm bu chomasach, mu'n ruigeadh na Sasunnaich i. Mhàr-sail e 'n t-arm co cabhagach 's a b' urrainn iad, 's ràinig e mullach cnuic a tha dà mhìle 's ear air Sruileadh, mu'n tàinig Sasunnach idir air fàire. Ach cha b' fhada gus am facas am brataichean a' snàmh 's a' ghaoith, 'us tromlach an airm a' dlùthachadh ris an drochaid. Bha Iarla Shurreigh glé shean agus an droch shlàinte. B' ann aig Uisdean Cresingam, Fear-ionmhas Alb', a bha comannd' an airm da rìreadh.

Bu shagart Cresingam, duine dàna, fuilteach, leis am bu rogh-nuiche gu mòr clogaid an t-saighdear na còt' an t-sagairt. Rinn cuid de na tighearnan Albannach cabhag gu iad féin ùmhlachadh do righ Shasuinn 'n uair a chunnaic iad an armailt so a' tighinn air a h-aghart, air eagal gu 'n cailleadh iad an cuid fearainn. Cha robh iad a' creidsinn gu 'm b' urrainn Uallas seasamh ris an

fheachd ud a bha trì uairean ni bu lionmhoire na 'n armailt a bh' aige féin. Ach air a shon so uile sheas Uallas agus a luchd-leanmhuinn gu neo-sgàthach, a' gabhail alla ris an armailt Shasunnaich a' tighinn air aghart. Dhlù lean Sìr Iain Greumach ri Uallas, 's bha e 'na aon de 'chàirdean bu dealaidh. Lean mar an ceudna Sìr Uilleam Dùghlas, uachdraan Shrath Dhùghlais, agus ceann-tighe tha gu tric air ainmeachadh 'an eachdraidh Alba, ris. Cha robh dòigh air faotainn seachad air an amhainn, ach air drochaid fhada, chumhaing, fhiodh' a bha ni b' fhaide shuas air an amhainn na drochaid an là 'n diugh. Champaich Uallas air tulaichibh àrd' air taobh tuath na h-aimhne, 's dhlùthaich an t-arm Sasunnach ris a' bhruaich dheis. An déigh seasamh greis fa chomhair a chéile, chuir Uareinn, an t' Iarla Sasunnach, dithis shagartan a null far an robh Uallas a thairgseadh maitheanais dha féin 's d'a luchd-leanmhuinn na 'n leigeadh iad sios an armachd. B'e freagradh Uallais iad a dhol air ais gu Uareinn 'us innseadh dha nach b' ann a dheanamh chùmhnantan sìth a thàinig iadsan an sud, ach a thoirt blàir do na Sasunnaich agus saors' aiseag do'n dùthaich. "Thigeadh na Sasunnaich air aghart, tha sinn a toirt dùbhlain doibh gu 'm feusagaibh." 'N uair a chual na Sasunnaich am freagradh uaibhreach so, bha iad ro dheònach air a dhol air aghart thun a' chòmhraig. Ach bha cuid de na h-oifigearan bu tùreil' a' cur impidh orra fuireach air ais a thaobh meud a' chunnart a bh' anns an drochaid chumhaing a ghabhail anns nach robh ach rùm dithis air leud, 's an nàmhaid aig a ceann. Ach cha ghabhadh Cresingam diùltadh. Bha e air son a dhol air aghart air na h-uile cor, 's crioch a chur air a' chogadh leis an aon bhlàr, 's dh'fheumadh e thoil féin fhaotainn deanta. Fhuair an armailt òrdugh dol air aghart. Ghabh Sìr Marmaduke Teng air thoiseach air ceann nan réisimeid each, a bha còmhdaichte le armachd thruim stàilinn, araon each 'us marcach. Lean Cresingam an déigh sin leis an roinn de'n arm a bha fo 'chomannda féin. Sheas na h-Albannaich air an taobh tuath a' gabhail alla riu a' dol thairis air an drochaid. Fhuair

an réisimeid each an òrdugh cath' air an taobh tuath; ach dh' òrduich Uallas buidheann threun luchd-sleagha dhol timchioll sios air taobh na h-aimhne, 's 'nuair a bha mu leth an airm air tighinn a nall smèid e orra iad a ghabhail sealbh air an drochaid 's na bha thall a chumail thall, 's na bha bhos a chumail a bhos. "Nis" ars' Uallas ri chuid saighdearanibh, "air 'ur bonnaibh 's nam badaibh." Bhuail na h-Albannaich le 'n uile neart air na marcaichibh a bha dìreadh leathad an tulaich, 's ruaig iad sios iad air muin nan coisichean a bh' air ùr thighinn a nall. Chaidh na coisichean 's na marcaichean troimh a chéile, 's an àit' a bhi cuideachadh, 's ann a bha iad a' cur moill' air a chéile, 's na h-Albannaich ga'n sgathadh sios mar am feur air gach taobh. An còrr nach deachaidh a mharbhadh dhiubh 's an fhaing sin, leum iad a mach air an amhainn 'an dùil gun tearnadh siad iad féin air an t-snàmh. Ach mar bha iad co trom le 'n cuid armachd, bha iad a' dol fodh' air ball, no 'n sruth ga 'n giùlan sios ni b' fhaide far nach robh dol as o bhàthadh. De'n àireamh mhòr sluaigh a thàinig thar an drochaid an là ud cha d' fhuair as beò ach triùir. B' e Sìr Marmaduke Teng an treas fear dhiubh sin. Bha Cresingam a measg a' cheud fheadhainn a chaidh a mharbhadh, 's tha cuid ag ràdh gu'n do rùisg na saighdearan e, 's gu'n d' fhionn iad an craicionn deth leis an fhuath a bh' aca dha, air son e bhi fionnadh an t-sluaigh leis a' chìs thruim a bha e 'leagadh orra.

4. 'N uair a chunnaic Iarla Shurreigh 's na h-oifigearan eile bha còmhladh ris air taobh tearuinte na h-aimhne, mar a bha 'n la 'dol 's mar a chaidh e, 's nach b' urrainn iadsan a leasachadh, cha do mheas iad taobh tearuinte na h-aimhne tearuinte ni b' fhaide. Thug iad na buinn di gu deas. Cha do lasaich Iarla Shurreigh eang gus an do ràinig e Beruic aig a' chrìch Shasunnaich. Sgaoil a chuid feachd feadh na dùthch' anns an ruaig, 's thilg iad uath' an cuid armachd 'us bhrataichean gus am faigheadh iad an cosan as o na h-Albannaich ghuineach a lean gu dian air an tòir. Cha b'e mhàin gu'n do theich iarmad sluaigh Shurreigh a mach as an rioghachd an déigh àr droch-

aid Shruileidh, ach co luath 's a sgaoil iomradh gaisge nan Albannach an là ud air feadh na tìre, thréig na saighdearan Sasunnach gu h-iomlan an tearc de chaistealan a bha fathast 'n an làmhaibh 'an ceann a deas Alba, 's theich iad a mach as an rioghachd. Cha d' fhoghainn le Uallas an t-saorsa so oibreachadh d'a dhùthaich féin, ach bhris e steach air taobh tuath Shasuinn le fichead mìle fear, 's rinn e mòran call' air feadh na dùthcha sin mar dhìoghaltas air son an fhòirneirt a bha na Sasunnaich a' deanamh air Alba. 'N uair a phill iad air ais o 'n sgrìob so ghairm an t-arm agus an sluagh Uallas gu bhi 'n a Ard-riaghlair air Alba. Theirteadh ris, an déigh so, Sìr Uilleam Uallas, Riaghladair Alba.

5. Bha Eideard ann am Flànreis, air tir-mòr na Roinn-Eòrpa, 'n uair a fhuair e sgeul gu'n robh na h-Albannaich air éiridh 'an ceannairc 'na aghaidh, air a chuid shaighdearan a chur air theicheadh a mach á Alba gu h-iomlan, 's gu'n robh iad féin air briseadh a steach air taobh tuath Shasuinn, 's a' deanamh mòran calla. Ghrad cho-dhùin e fosadh ri rìgh na Frainge, ris an robh e san àm sin a' cogadh, 's ghreas e air ais do Shasunn. Mu mheadhon an t-samhraidh bha armailt aig' air fhaotainn deas gu màrsail a nall do Alba, gus an rioghachd sin a' cheannsachadh as ùr. Ghabh e air aghart air ceann an fheachd so anns an robh ceithir fichead mìle saighdear, de'n robh ochd mìle 'n am marc-shluagh. Cha robh dad a' coinneachadh ris na Sasunnaich 'an ceann a deas Alb' ach bailtean air am fàsachadh, 's tighean air an losgadh, 's machraichean air an gearradh sìos, ged nach robh an t-arbhar fathast abuich. B' e so an rian a ghabh Uallas air a' mhàrsail a dheanamh doirbh do na Sasunnaich, 's nach faigheadh iad biadh dhoibh féin no d' an cuid each. Cha robh creutair beò de spréidh no eile ri 'fhaicinn, agus mu'n do thriall Eideard troimh cheann a deas Alba bha 'luchd-leanmhuinn gu mòr air an sàrachadh le gorta. Agus a thuilleadh air so bha buidhnean shaighdearan aig Uallas air an òrduchadh gu bhi 'crochadh air gach taobh de 'n nàmhaid, 's gun a bhi idir a' tighinn 'am fradharc. Leis na h-uile ni a bh' ann bha na Sasunnaich gu

mòr air an sàrachadh mu'n do ràinig iad faisg air Dunéidin, far an robh dùil aig Eideard ri tionacadh o luingeas cogaidh a bh' air an t-slighe gu Lìbhte. Ach ged a bha Uallas air a ghairm leis an t-sluagh, 's leis an arm, gu bhi 'n a Ard-uachdaran Alba, 's ged a bha e 'cleachdadh nam meadhona bu fhreagarraich' air son an tìr a dhìonadh o naimhdibh, gidheadh bha mòran de mhaithibh na dùthcha aig an robh cus farmaid ris air son co ro mheasail 's a bha e aig an t-sluagh, 's leis nach bu diù gu'm biodh iad air an riaghladh le neach bu lugh' inbhe na iad féin, 's nach robh 'na thighearna fearainn mar bha iadsan. Thug am farmad 's an spiorad eudaich so a mach an droch thoradh 'an Alba bhochd aig an àm ud a thug iad a mach an iomadh àite de'n talamh, agus 's an Roinn-Eòrpa o 'n uair ud, 's eadhon 'n ar latha féin. Bha mòran de na h-uaislean ud nach do chruinnich an luchd-leanmhuinn idir gu Uallas a chòmhnadh 'an aghaidh a naimhdean, ged a bha fios maith aca nach robh neach eile san rioghachd co freagarrach ris air son na dreuchd gus an do ghairmeadh e, 's a ghabh e os làimh. Ach an déigh sud uile fhuair Uallas feachd maith cruinn a measg an t-sluaigh chumanta, 's na'n uaislean a bha 'g aideachadh a bhi dìleas da. A réir coslais cha b' e 'rùn Eideard a choinneachadh 'am blàr fosgailt', ach na h-uile dragh 'us moill a b' urrainn e chur air, gus am b' éigin da pilleadh dhachaidh. Ach an uair a bha Eideard 'an imcheist mu ciod a dheanadh e, 's a chuid saighdearan ocrach a' maoidheadh fhàgail air a dhlò, thàinig dithis bhrathadairean, Iarla Dhunbàrr agus Iarla Aonghais do'n champa, 's dh' innis iad dha gu'n robh Uallas 'na luidh' 'am frìdh na h-Eaglais-brice, fa rùn ionnsuidh a thoirt air na Sasunnaich an oidhche sin féin.

Ann an uair a thìm bha 'n t-arm Sasunnach ullamh gu gluasad air aghart gu Uallus a choinneachadh. Stad an t-arm an oidhche sin air monadh faisg' air Linlithgo. Mu bhriseadh na fàire ghabh iad air aghart tromh 'n bhaile sin, 's 'nuair a shoilleirich an là chunnaic iad na h-Albannaich air aghaidh cnuic mu'n coinneamh dlùth air an Eaglais-bhric. Cha do mheas Uallas iomchuidh teich-

eadh roimh 'n nàmhaid, a thàinig mar so co dlùth a thairgseadh còmhraig. Ged a bha triùir aig Eideard mu choinneamh gach duine 'bh' aige féin, chuir e dhaoine 's an òrdugh a b' fhearr a ghabhadh deanamh air son blàir a chur. Cha robh aig' ach aon mhìle marcach. Bu luchd-sleagha 's fir-bhogh' a' chuid eile de'n arm, a bha uile 'n an coisichibh. Roinn e 'n luchd-sleagha 'n an ceithir buidhnibh cruinn' air leth, 's na fir-bhogha 'n an sreathaibh eatorra sin. Shuidhich e na marcaichean mar bhuidheann còmhnaidh air cùl a' chuid eile de 'n arm, air son buidheann air bith de'n nàmhaid, a dh' oidhirpicheadh tighinn orr' o'n cùl, a chumail air ais.

'S ann air taobh nan Sasunnach a bha tòiseachadh na cònnspaid. Thàinig iad air aghart nan trì buidhnibh. 'N uair a chunnaic na morairean a bha stiùireadh na réisimeid each an dà thaobh a' tighinn gu ionad tharruing lann, agus a' cheart da rìreadh a' tòiseachadh air obair a mharbhaidh, thionndaidh iad ceann an cuid each, 's ruith iad air falbh o'n àraich le leum cheithir bonn, a' fàgail an luchd-dùthcha bochd gu iad féin a dhionadh o 'naimhdibh mar a b' fhearr a dh' fheudadh iad. Dh' aithnich Uallas, 's dh' aithnich na h-uil' eile gu 'n robh 'n fhoill ann, 's gu 'm b' ann fa rùn e féin 's a luchd-leanmhuinn dìleas a bhrath thairis do Eideard a bha oifigich nam marcaichean ud co fada ga leantuinn. Co dhiu lean e air a chòmhrag co fad 's a chaidh aig air, gus am fac e gu 'n robh 'n là gu bhi air a chall. Thug e 'n sin an t-òrdugh air son *retreit* gu h-athaiseach, òrdail, 's thog e féin 's a' chuid eile de na h-oifigich a b' fhearr a bh' air an armachadh an àit' air deireadh an airm, mar a bha iad a' màrsail air falbh o'n àraich. Cha do lean an nàmhaid air an ruaig, 's co mòr a bha iad air an claoidh le obair an là. Ach cha robh teagamh sam bith nach b-ann aig na Sasunnaich a bha onair na buaidh-làthraich. Thuit mòran sluaigh air gach taobh Phill Uallas an là air na mhàircach air ais a dh' ionnsuidh na. h-àraich, 's fhuaradh cùig mìle deug de 'na h-Albannaich nan luidhe marbh air an achadh, 's nam measg sin Sìr Iain Greumach. 'N uair a fhuaradh a chorp-san, leum Uallas dheth 'n each, 's thog

e 'na ghlacaibh e, 's phòg e'n aghaidh ghlas-neulach, ag ràdh, "Mo thruaighe! mo bhràthair a b' fhearr—m' fhìor charaid 'n uair bu chruaidh' a bha mi air mo theannachadh." Tha 'm fiùdhalach so air adhlacadh 'an cladh na h-Eaglais-brice, agus seann leac-lighidh fathast a' comharrachadh an àite 's am bheil e 'na luidhe, agus an dòigh 's an robh e air a mharbhadh.

An déigh blàr na h-Eaglais-brice, a chuireadh air an 22 de mhios deireannach an t-samhraidh, 1298, mhàrsail Eideard an t-arm gu baile Shruileidh an dùil gu 'm faigheadh a chuid saighdearan rud-eigin a dh' itheadh iad 's a' bhaile sin. Ach fhuair e 'm baile na lasraichibh, 's an dùthaich mu'n cuairt deth air a fàsachadh, 's air a losgadh leis na h-Albannaich féin. Fhuair buidheann de 'n arm a chuir e troimh Shiorrachd Fiofa baile Chill-Rimhinn air a losgadh mar an ceudna, 's fhuaradh baile Pheirt air an aon dòigh. Cha robh rian aig sluagh coimheach air a bhi beò 'an dùthaich 's am bu roghnuiche leis an luchd-àiteachaidh na h-uile ni air an leagadh duin' a dheud a losgadh, na e thuiteam nan làmhaibh-san. B' éigin do Eideard, le cion bìdh', an fheachd a mhàrsail air ais do Shasunn, an ceann a dhà no thrì sheachduinean an deigh là na h-Eaglais-brice, gun bhuille tuilleadh a bhualadh, ged a dh' fheudadh e bhi air sheòl eile furasd' an rioghachd a cheannsachadh gu h-iomlan a chionn iad a bhi co mòr air an roinn an aghaidh a chéil', agus an t-arm air a lagachadh 's air a mhi-mhisneachadh.

7. 'N uair a thuig Uallas là na h-Eaglais-brice co neo-shàbhailte 's a bha e dha earbs' a chur 'an cuid de àrd uaislean na tìre, leig e dheth dreuchd Uachdarain Alba, a chionn nach b' urrainn e 'cumail ni b' fhaide le tairbhe do'n aobhar a bha e 'dìonadh. Bha e deònach air na b' urrainn e dheanamh air son saorsainn a chosnadh d'a dhùthaich mar shaighdear cumanta, no co-dhiù, oifigeach os ceann àireamh shaighdearan. 'S rinn e na b' urrainn e 's an t-suidheachadh sin. Ach bha 'n gnothuch a' dol air ais, 's a' fàs ni bu mhi-choslaiche riamh o leig esan dheth riaghladh an airm 's na dùthcha, ged a chaidh àireamh dhaoin' uaisl' eil' ainmeachadh 'n an àrd-riaghlairibh.

Ged a chuir an t-ocras dachaidh Eideard goirid an déigh buaidh na h-Eaglais-brice, gidheadh b' fhad' o 'smuaintibh Alb' a leigeadh as a spuiribh gus am faigheadh e i air a h-ath-cheannsachadh. Cùig turuis an déigh sud ruith e thairis air Alba, mar thonnaibh cuain, le feachd lionmhor. Mu 'n cuairt de shéa bliadhn' an déigh là na h-Eaglais-brice, bha gach àrd 'us ìosal 's an rioghachd air aideachadh ùmhlachd a thoirt do righ Shasuinn ach Uallas a mhàin, 's tearc de luchd-leanmhuinn dìleas a bh' aige. Leò sin lean e air na b' urrainn e dhragh 's a chall a chur air na Sasunnaich còrr 'us bliadhn' an déigh do gach dùchair eil' an armachd a leigeadh sios. Bha e féin 's a luchd-leanmhuinn a' tighinn beò air a' chreich a bha e toirt o na Sasunnaich. Bha e tuineachadh mar bu trice 's an dùthaich choilltich eadar Glascho 's Dunbarton. Chuir Eideard suim mhòr de airgiod ceann air, 's fadheòidh thug fear d' am b' ainm Sìr Iain Monteith, a bha uaireigin 'n a charaid aig Uallas, ach a nis 'na cheannard air caisteal Dhunbartoin fo Eideard, brìb do aon d' a sheirbhisich air son a bhrath. Thug an seirbhiseach foilleil ud comharra do'n cheathairn a chuir Monteith uaithe, leis am biodh fios aca 'n uair a bhiodh e tearuinte dhoibh ionnsuidh a thoirt air. A réir a' chomharraidh so thàinig iad air 's e 'n a chodal 'an uamhaig anns a' choille. Chaidh a ghiùlan gu ruig Lunainn, trom luchdaichte le iaruinn, far an robh Eideard garg gu neo-fhoighidneach a' feitheamh air son a chuid fola. Thugadh fa chomhair cùirt lagh' e gu dhol fo dheuchainn air son a bheatha. B' i 'cheud chùis-dhìtidh a chuireadh as a leth, gu'n robh e 'n a cheannairceach 'an aghaidh crùin Shasuinn. Fhreagair e 'n sin nach b' urrainn e bhi 'n a cheannairceach 'an aghaidh rìgh Shasuinn, o' nach robh e riamh 'na iochdaran aige. B' i 'n ath chasaid, gun do ghlac 's gu'n do loisg e bailtean 'us caistealan, 's gu'n do mharbh e mòran dhaoine, 's gu'n d' rinn e mòran ainneirt. Fhreagair esan gu'n robh e fìor gu'n do mharbh e ro mhòran Shasunnach, ach gur h-ann a chionn iad a bhi dol a cheannsachadh 's a chreachadh na dùthcha d'am buineadh e féin, Alba; agus 'an àit' aithreachas a ghabhail air

F

son sin, gur h ann a bha e ro dhoilich nach do chuir e gu bàs mòran eile dhiubh. Cha robh leithid sud de fhreagraidhean a' dol a riarachadh Eideird 's a chuid bhreitheamhna dioghaltach. Dhìt iad Uallas gu bhi air a chur gu bàs leis a' cheann a chur dheth. Chaidh a ghiùlan air càrn-slaodaidh gu Smithfield, àit' a' chasgraidh, air an 23 là de cheud mhìos an fhoghair, 1305, 's a làmhan ceangailt' air a chùlaobh. Agus an déigh a chur gu bàs anns na dòighibh 'bu phiantail' agus bu bhuirb' air am b' urrainn a mhortairean smuaineachadh, ghearr iad 'n a cheithreannaibh e, 's chuir iad a cheann suas air crann aig drochaid Lunainn,—a làmh dheas os ceann drochaid a' Chaisteil Nodha, 's a làmh thoisgeal 'an àite follaiseach ann am Beruic. Chuireadh ceithreamh eile dheth gu ruig Peirt, 'us ceithreamh do Abaraidhean. Shaoil le Eideard gu'n sgaoileadh e leithid de chrith-oillt 's de uamhas a measg chàirdean na h-Alba 's nach gabhadh aon sam bith dhiubh a dhànadas air tuilleadh àr a mach a dheanamh 'na aghaidh, ach gu'n robh luchd-àiteachaidh na dùthcha sin, an sin 's uaithe sud a mach gu bràth fo 'mheachainn gus na laghan a ghabhail a b' àill leis-san 's le 'shliochd a thoirt, 's a bhi air an riaghladh 's an dòigh am faiceadh esan iomchuidh. Ma bha réisd.

## CAIB. XII.

### RAIBEART BRUS.

Sé miosan an déigh do Shìr Uilleam Uallas a bhi air a chur gu bàs, chaidh Raibeart Brus a chrùnadh 'na rìgh air Alba. Ach chaidh e troimh mhòran nithibh mu'n do ràinig e air sin. B' ogha an Raibeart Brus so do 'n Bhrusach ud eil' a bha 'còmhstri ri Bailiol air son crùn Alba fhaotainn, agus aig an robh còir co maith air 's a bh' aig Bailiol. Bha araon 'athair 's a sheanair, a reir barail cuid, air bàsachadh aig an àm so, ged nach robh ach cùig bliadhna deug o rinn Eideard rìgh de Bhaliol. Bha athair a' Bhrusaich so 'na charaid 's na fhear-eòlais aig rìgh Shasuinn, 'na oifigeach 's an arm aig', agus a' cogadh ri 'thaobh féin 'an iomadh blàr. Bha, mar so, am Brusach òg air a thogail suas a measg chùirteirean Eideird a bha ga mhealladh le bhi 'gealltuinn crùn Alba dha 'n uair a gheibhteadh Uallas air a cheannsachadh. Cha 'n 'eil teagamh sam bith aig luchd-eachdraidh nach robh Brus a' tighinn do Alba 's a' cogadh an aghaidh a luchd-dùthcha féin ri linn Uallais, air sgàth taobh réidh a chumail ri Eideard; oir bha mòran fearainn aig' an Alba, Annandail agus Carraic, air an robh e 'na Iarla. Bha na h-Albannaich mu'n àm so air fàs co sgìth de ain-tighearnas nan Sasunnach 's a bha iad mu'n do thog Uallas a làmh riamh 'n an aghadh. Bha na Sasunnaich a' cumail freiceadan 's na h-uile caisteal a bha 'n Alba, 's luchd-dreuchd Shasunnach a' toirt air aghart uile ghnothuichean na rioghachd. Cha robh ni anns an cuireadh na Sasunnaich sùil nach feumadh iad fhaotainn, olc air mhaith leis an fheadhainn d'am buineadh e; 's nan gabhadh neach sam bith air gearan a dheanamh air Sasunnach, bhiodh e 'n cunnart gu'n

cailleadh e 'chuid de 'n t-saoghal, no eadhon a bheath' air son a dhànadais. Chaidh mòran de uaislean fiachail na tìr' a chrochadh mar na triuthairibh bu mhò, air son nan aobharan bu lugha, no gun aobhar idir. Bha mòran eile, mar bha Raibeart Brus, air an gonadh 'n an cridhe leis an tàmailt air son an ain-tighearnais leis an robh iad a' giùlan. B' e Iain Coimin, uachdaran Bhàideanach, an duin' eil' a bha co faisg air crùn Alba ri Raibeart Brus. Bu mhac peathar an Coimineach so do Bhailiol; agus còir sam bith a bh' aig an duine sin air a' chrùn 's ann do mhac a pheathar, mar an t-oighr' a b' fhaisg' air, a bhuineadh i. Bha càirdeas aig Coimin mar an ceudna ri teaghlach rioghail Alba, 'thaobh 'athar. Bha Brus mu'n àm so 'an Alba, a réir coslais air "gnothuch an rìgh." Fhuair e fàth air bruidhinn ris a' Choimineach. Bha iad a' marcachd cuideachd air falbh o bhaile Shruileadh, agus a' comh-labhairt air staid thruaigh na dùthcha. "Thoir thusa dhomhsa do chuid fearainn," arsa Brus ris a' Choimineach, "agus cuidichidh mis' thu gus ar naimhdean fhuadachadh a mach; no bheir mise dhuitse mo chuid fearainn féin agus cuidich thusa mi 'n am oidhirpibh gu righ-chathair mo shinnsear fhaotainn." Chòrd an Coimineach ri fearann Bhrus a ghabhail, agus cuideachadh leis gus an rioghachd fhaotainn. Bha 'n còrdadh so air a chur 'an sgriobhadh, 's ainm gach fir air a chur ris, 's ghléidh iad le chéile dùblachadh dheth; ach thug Raibeart Brus e féin as gu ruig Lunainn gun dàil, air eagal fàth teagaimh sam bith a thoirt do Eideard mu 'thimchioll. Fhuair an Coimineach a mach mar an ceudna gu'n d' fhuair Brus gealltanas, gu dìomhair, air cuideachadh o chuid de àrd mhaithean na rioghachd anns am b' urrainn e earbsadh. Ach 'an àite bhi dìleas da ghealladh 's ann a chuir an Coimineach a dhùblachadh féin de'n chùmhnant gu Eideard, agus beag no mòr de innseadaireachd air an ullachadh uaigneach a bha 'dol air aghaidh a measg mhaithean Alba, gus a' chuing Shasunnach a thilgeadh dhiubh. Cha do leig Eideard dad air. Bha e, ma b' fhìor, co déigheil air comunn a' Bhrusaich 's a bha e riamh.

B' e 'm beachd a bh' aige gu'm faigheadh e cinn-iùil na comh-bhoinn so air an glacadh gu h-iomlan, 's air an casgradh ceart còmhladh. Cha b' urrainn e iad sud fhaotainn an làimh gun cuid eigin de na bha timchioll air féin fhaighinn a mach ciod a' choir' a bha 'n an aghaidh. Agus mar so thug neach éigin de 'n mhuinntir a bha faisg air pears' an rìgh sanus do 'n Bhrusach mu'n chunnart 's an robh e. Cha bhiodh e sàbhailt sin a dheanamh le cainnt beòil, 's tha cuid ag ràdh gur e paidhir spuirean a chuir an caraid ud thuige. Ghrad leum e 'na dhiollaid, 's mharcaich e nall do Alba co luath 's a dheanadh ceithir-chosach e. Ràinig e caisteal Lochmabein, air an robh Eideard a bhràthair 'na chomanndair. Bha 'n Coimineach ri bhi 'n Dumfries an là air na mhàireach aig cùirt a' Bhreitheimh Shasunnaich. Mharcaich Raibeart Brus a null do'n bhaile sin còmhladh ri dithis chàirdibh, Lindsi, agus Sìr Ròger Circpatric, air los bruidhinn a dheanamh ris a' Choimineach. Thug e fiadhachadh dha a choinneachadh aig eaglais nan Glas-bhràithrean* 's a' bhaile. Dh'altaich iad beath' a chéile, 's phòg iad a chéile 'n uair a choinnich iad, a réir nòis nan aman ud, 's ghabh iad suas a dh'ionnsuidh na h-altrach, a' dian chomh-labhairt. Chuir am Brusach an ìre dha 'mhi-dhìlseachd da ghealladh, 's mar a bhràth se e do rìgh Shasuinn. "Is breug e," ars' am brathadair dalma. Ghrad las nàdur a' Bhrusaich ri aghaidh na leamhalachd ud, 's gun fhocal tuilleadh thug e tarruing air a chlaidheamh, 's bhuail e sios e air ceumaibh na h-altrach. Phill e mach air ball mar le sgreatachd, air son an rud a rinn e. 'N uair a chunnaic a chàirdean a bha 'feitheamh air taobh a muigh na h-eaglais e làn uamhais 'us glas-neulach, dh' fheòraich iad ciod a b' aobhar dha sud? "Tha teagamh agam," arsa Brus, "gu'n do mharbh mi'n Coimineach." "A bheil sibh a' fàgail a leithid de ghnothuch teagmhach?" arsa Circpatric, "ni mise cinnteach e." Le sin chaidh e féin 's a chompanach a steach,

* Grey-friars.

's mharbh iad buileach an Coimineach leònta le 'm biodagaibh. Chaidh brathar-athar dha, Sìr Raibeart Coimin, a mharbhadh aig an àm cheudna.

'An déigh a' ghniomh bàis a bha 'n sud dh' fheudtadh a ràdh gu'n robh cùisean a' Bhrusaich eudòchasach. Bha e fiachaicht' air càirdibh a' Choiminich, a bha cumhachdach agus lionmhor, an tòrachd a thoirt a mach air son a bhàis, a réir an lagha ris an robh saighdearan a' sealltuinn 's na h-amaibh ud. Bha righ Shasuinn gu éiridh 'na aghaidh air son a' ghniomh ud, agus an aobhair mu'n d' rinn se e. Agus ni b' eagalaiche na iad sin uile, bha eaglais na Ròimhe gu a cumhachd féin a thionndadh 'na aghaidh air son e dhòirteadh fol' an taobh a stigh do bhallachan eaglais, a bha 's an àm ud air a mheas 'na naomh ionad dion 's na h-uile cunnart. Ach an àitc tuiteam 'an alltapadh 's ann a bha spiorad a' Bhrusaich air a dhùsgadh suas gus an tuilleadh duinealais 'us misneachd ann an coinneachadh nan doirbheasan leis an robh e air a chuairteachadh. Thug e leum, agus dol air ais cha robh ann. Bha fios aige gu'm feumadh a cheann, an dara cuid crùn a ghiùlan, no bhi air a thogail suas ri taobh ceann Uallais air drochaid Lunainn. Chuir e fios air a' mheud de àrd mhaithean na tìre 'us as am feudadh e earbsadh, 's thug iad sin leò na b' urrainn iad de luchd-leanmhuinn. Thionail cuid de sheann luchd-leanmhuinn Uallais mar an ceudna, mach as an àitibh foluich, 's chuir siad iad féin fo a bhrataich. Leis an armailt bhig so mhàrsail e timchioll Ghlascho, gu Peirt 'us Scoinne, an t-àit' am b' àbhaist righrean Alba bhi air an crùnadh.

2. B' ann air 29 là de 'n Mhàirt, 1306, a chaidh Raibeart Brus a chrùnadh 'na rìgh air Alba. Deich bliadhna roimhe sud bha rìgh Shasuinn air crùn Alba, 's an t' slat-rioghail, 's an Lia Fàil, 's gach ni air bith eil' a bhuineadh do rioghalachd a thoirt leis. Bha iomadh là soilleir, greadhnach 'an Abaid Scoinne roimhe sud aig àm crùnaidh righrean; ach ged is e Raibeart Brus, gun teagamh sam bith, rìgh bu mhò bha riamh air Alba roimhe no na dheigh,

cha robh co beag greadhnachais co-cheangailte ri crùnadh aon sam bith dhiubh 's a bha ri 'chrùnadh-san. Rinn còran beag òir, a chuireadh ri 'chéile le cabhaig 's an àm, a' chùis air son a' chrùin. Thug Aba Scoinne seachad caithir 'an iasad, agus thug Easbuig càirdeach earradh an iasad. Air an 18 là de 'n Mhàigh an déigh sin, bha e air iom-sgaradh o chomunn nan Criosduidhean leis a' Phàp' air son fuil a dhòirteadh anns an eaglais. Bha 'n t-iom-sgaradh so a' filleadh a stigh gu 'm feudadh duine sam bith a thog-radh a mharbhadh, agus nach feudadh Criosduidhean comh-pàirt-eachadh ris 'an nithibh aimseireil, 's nach feudtadh sochair eaglais a thoirt da.

'N uair a chuala rìgh Shasuinn mu dhol a mach a' Bhrusaich 'an Alba, thug e bòid shòluimt' aig fleadh mhòir an làthair a chùirt-eirean, gu'n deanadh e làn dioghaltas air féin 's air a luchd-lean-mhuinn; agus an déigh sin nach tarruingeadh e claidheamh tuilleadh ach an aghaidh nan Sarasach, naimhdean a' chreidimh ann am Palestin. Bha Eideard féin a nis air fàs tròm 'us anfhann. Cha b' urrainn e 'each marcachd a làimhseachadh co aigeannach 's a dheanadh e roimhe so, ged a bha e co garg 'na spiorad 's a bha e riamh. Ach chuir e Iarla Phembroc air aghart gus am Brusach 's a luchd-leanmhuinn a cheannsachadh. Ràinig Pembroc baile Pheirt. Chuir Brus armailt bheag féin 'an òrdugh 'an achadh dlù do'n bhaile sin, 's thug e fiadhachadh do 'n t-Sasunnach gu còmhrag. Chuir Pembroc fios thuige gu 'n robh cus de 'n là air dol seachad, ach gu'm biodh e ullamh air son blàr a thoirt dha tois-each an là màireach. Dhi-chuimhnich an righ aig an àm so, a réir coslais, gu 'n robh e fo bhinn iom-sgaraidh a' Phàpa, 's nach robh neach sam bith mothachail air a bhi fo fhiachaibh firinn no ceartas a chumail ris, ach gu 'm bu ni glòrmhòr 'an sealladh a naimhdean cothrom fhaotainn le foill, no air sheòl eil' air làmh a chur 'na bheatha. Agus mar sin, gun teagamh a chur 'am focal an Iarla Shasunnaich, tharruing e air ais a chuid daoine gus an oidhche 'chur seachad 'an coille Mhethbuin, 's a choimhearsnachd.

An déigh an cuid each a leigeadh mu sgaoil, 's an cuid armachd a chuir dhiubh thòisich gach buidheann air còcaireachd roimh dhoibh luidhe sios gu tàmh. Ach gu h-obann, thogadh glaodh gu 'n robh na Sasunnaich a tighinn orra 'n an teann ruith le sùil ra 'm beò-shlugadh suas, mas farradh iad air tionndadh. Rug gach fear air armachd co grad 's a ghabhadh deanamh, 's am fear a dh' fheudadh chaidh 'na dhiollaid. Ach bha 'n nàmhaid orra co grad 's nach b' urrainn iad a dhol 'an òrdugh; 's a chionn gu 'n robh triùir Shasunnach mu choinneamh gach Albannach cha b' urrainn teagamh a bhi 'na leithid de chàs, ciod an taobh air an deigheadh. Chaidh an t-each aig rìgh Raibeart a mharbhadh fodha, 's bha e féin tearc de mhionaidean 'an làmhaibh a naimhdean. Ach thachair gu 'm b' Albannach bu cheannard air a' mhuinntir a ghlac e, ged a bha e 's an arm Shasunnach, 's o nach robh e air son a thoirt thairis do Eideard leig e cead a choise dha. Ach a thuilleadh air na mharbhadh 's an t-sabaist so, chaidh mòran a ghlacadh 'n am priosunaich 's an cur gu bàs an déigh sin.

3. Bha Brus 'na dhuine neo-chumanta treun 'an corp 's an inntinn; o thugadh air falbh Sìr Uilleam Uallas cha robh duin' eil' an Alba a ghabhadh coimeas ris 'an neart, 's an duinealas, 's am freagarrachd 's na h-uile seadh air son feachd a threòrachadh. Agus cha b' fhad' an déigh blàr Mhetuin gus an d' fhuair na comasan sin làn chleachdadh, an dà chuid ann e féin a dhionadh o 'naimhdibh, agus 'an giùlan 'us foighidin fo na deuchainnibh a bha 'coinneachadh ris. Thòisich a chuid daoin', a lion buidheann 'us buidheann, ga fhàgail, o nach robh dòigh aig' air an cumail suas. Ach dhlùth-lean àireamh maith de fhior chàirdean dìleas ris. 'N am measg sin bha Morair Seumas Dùghlas, ris an abrar an deadh Mhorair Seumas; agus mar an ceudn' a bhràthair féin, Eideard. Thàinig a' Bhan-righ, mar an ceudna, 'n an ceann, maille ri mnaibh 'us peathraichibh an tearc de uaislean a bha ga leantuinn. Thug iad beanntan na Gàeltachd orra, far an robh iad air an ruagadh car ùin' o chnoc gu cnoc, 's o ghleann gu gleann, air

feadh Adhoill taobh 's ear Earra-ghàeil. Bha iad a' tighinn beò mar a b' fhearr a dh' fheudadh iad, air seilg 'us iasgach. Bha eagal air an luchd-àiteachaidh féin mòran caoimhneis a nochdadh do na fògarraich bhochd ud, a chionn gu'n deanadh na Sasunnaich dioghaltas orra na 'm faigheadh iad a mach e. Fa dheòidh thug Brus an oidhirp air faotainn a steach do Lathairn, cearna fharsuinn de Earra-ghàeil, 'an dùil gu 'm biodh e na b' fhusadh dha e féin a dhìonadh 's a chumail suas 's an dùthaich sin. Ach bha teaghlach nan Dùghallach, de'n goirteadh 's an àm sin tighearnan Lathairn, càirdeail do na Sasunnaich. Agus bha mòr fhuath aig Iain Lathairn, a bha 'n sin 'na cheann air an teaghlach ud, do Bhrus air son e mharbhadh a Choiminich, a bha fagus an càirdeas da féin. Thog e, uime sin, a chuid daoine 's chaidh e mach an aghaidh a Bhrusaich air los a ghlacaidh mar phriosunach, no fhuadachadh air falbh as a dhùthaich. O nach robh aig Brus ach àireamh beag dhaoine, cha b' urrainn e aghaidh a chumail ris an fheachd lion-mhor a bha leantuinn a chinn-feadhn' ud, agus mar sin dh' òrduich e d'a chuid daoine teicheadh tre bhealach cumhang eadar dha bheinn, tre nach b' urrainn a dhol còmhladh ach ro thearc de dhaoine. Bha 'n rìgh féin air mharcachd; sheas e air deireadh na cuideachd gus an luchd tòrachd a chumail air ais, gus am faigheadh iad teicheadh 'an tearuinteachd. Bha e 'marbhadh 'an sin, thar muin an eich, neach sam bith a bha 'gabhail air an ruaig a leantuinn. Bha triùir de luchd-leanmhuinn an Dùghallaich, athair agus a dhithis mac de 'n goirteadh Mac Androsair, daoine calm', a bhòidich gu 'm marbhadh iad Brus no gu 'n deanadh iad prios-unach dheth, air son e 'bhi mar sud a' seasamh 'n an rathad a' dìonadh a chuid daoine féin. Bha creag àrd, gheur air an dara taobh dheth, 'us loch domhain air an taobh eile, 's iad sin co faisg air a chéile 's nach leigeadh e creutair seachad air. Leum an triùir ud ceart còmhladh air an righ. Rug a' cheud fhear dhiubh air sréin an eich; ach ghearr Brus a ghàirdean deth le aon bhuille de 'chlaidheamh, 's bhàsaich e le tràghadh fola. Rug a bhràthair

air cois a Bhrusaich, 's thòisich e air a tharruing gu làr, ach chuir am marcach spuirean ris an each a thug a leithid de leum as, 's a leag MacAndrosair gu talamh, agus an àm dha bhi 'g éiridh sgoilt am Brusach a cheann le aon bhuille de 'n chlaidheamh mhòr. Ach mas gann a bha so deanta bha 'n t-athair an déigh leum air a' Bhrusach o chulaobh, 'us greim bàis a dheanamh air a làmhaibh 'us fhalluinn air sheòl 's nach b' urrainn e làmh a shìneadh no e féin a chur saor air aon chor. Ach ghabh e dha le dul a chlaidheimh gus an do bhris e slig' a chinn aige; agus ged a bha 'n duine marbh bha leithid de ghreim aig' air falluinn an rìgh 's gu'n robh e 'n impis a thachdadh 'an crochadh ris an each. B' éigin da mar sin, gu e féin a chur saor, am bucall a bha ceangal na falluinn 'uime fhuasgladh, 's a leigeadh sios thun an làir leis an duine mharbh. Tha 'm bucall so fathast air a ghleidheadh 'an teaghlach an Dùghallaich, mar chuimhneachan air a' chaol thearnadh a rinn rìgh Raibeart o thuiteam an làmhaibh Iain Latharna an là ud.

4. Ach an déigh iomadh teugbhail fhuiltich de 'n t-seòrsa so, b' éigin do'n righ 's da chàirdibh sealltuinn a mach air son àite bu tìoraile na na monaidhean fiadhaich ud gus an geamhradh a chur seachad. Bha 'n là nis air fas goirid, 's an oidhche air fàs fada, fuar; 's cha b' urrainn na bain-tighearnan am monadh a chumail ni b' fhaide. Bha caisteal Chill-drumaidh, 'an Siorrachd Abaraidhein fathast a' cumail a mach 'an aghaidh nan Sasunnach, agus 'an làmhaibh chàirdean do'n rìgh. Agus 's e rùnaich e na bain-tighearnan a chur do'n chaisteal sin, maille ris a' chuid eil' a b' anfhainne de'n chuideachd, agus a bhràthair féin, Nigel, òganach tlachdmhor, 'na fhear-iùil doibh ga 'n treòrachadh thun na daingnich sin, 's na fhear-frithealaidh dhoibh an déigh sin, 's cha b' ann gun mhòran iomaguin, 'us dheur a shileadh le gruaidhibh neo chleachdta ri taiseachadh, a thachair an dealachadh so, gun fhios an coinnicheadh iad gu h-aithghearr, no idir air thalamh. Ach cha robh leasachadh air a' ghnothuch; b' éigin

sgarachduinn a bhi ann. Fhuair Nigel Brus a steach do'n daingneach gu tearuinte còmhladh ris na càirdibh a bh' air an earbsadh ris. Ghabh an rìgh féin, 'us tearc de luchd-leanmhuinn, a measg an robh a bhràthair Eideard, air an aghart tre 'n mhonadh, gus an do ràinig iad Maoil Chinntìre. Ghabh e 'n t-aiseag á sin 'am bàta beag gu ruig Rachluinn, eilean beag air taobh tuath Eirinn, mu thuaiream ceithir mìl' o thir-mòr. 'S an eilean so chuir e féin 's a chàirdean an geamhradh seachad tearuint' o thòrachd a naimhdean fuilteach. Ach cha b' ann mar sin a thachair do'n bhuidhinn ris an do dhealaich iad air monaidhibh fuara Bhraidalba. Ghlac na Sasunnaich caisteal Chill-drumaidh, 's chuir iad gu bàs Nigel Brus àluinn, agus Sìr Cristopher Seton, bràthair na ban-righ, agus mòran eile de fhior chàirdean a' Bhrusaich, a bha 'n an àrd-mhaithibh na rioghachd. Thugadh a' bhan-righ féin, maille ri 'leanaban nighinn, agus dithis pheathraichean an rìgh, do Shasunn mar phrìosunaich; agus chuireadh Ban-Iarla Bhuchain 'an gainntir, ann an aon de na prìosuna 'bu treise 's an rioghachd. Thug ise mòran oilbheim do na Sasunnaich air son i chur a' chrùin air ceann a' Bhrusaich ann an Scoinne; 's bha do réir sin ni's mò de thàir 's de chuing aice ri 'ghiùlan 's a' phriosun na aig na bain-tighearnan eile. Agus a thuilleadh air so uile chaidh fearann a' Bhrusaich arfhuntachadh, no a thoirt air falbh o theaghlach-san gu h-iomlan, agus a bhuileachadh air daoinibh mòr eil' a bha 'g aideachadh ùmhlachd do rìgh Shasuinn. Is coìosal sin a thàinig nithe gu bhi maille ri Raibeart Brus air a' cheud bhliadhn' an déigh crùn Alba fhaotainn. Cha bu bheag an spionnadh cridhe do neach sam bith seasamh ris gach cruaidh fhortan a bha 'n sud gun ni-eigin de lagachadh a thighinn air a mhisneachd. Agus ma's fior na sgeòil, cha 'n 'eil e mi choslach nach tàinig eadhon Raibeart Brus, 'an uair dhuirch, gu bhi 'cur teagamh co dhiù rachadh no nach rachadh e air aghart a dhaingneachadh a chòraichean air a rioghachd féin. 'S ann an uair a bha e gu muladach a' cunntadh na bha roimhe 's na dhéigh

a thaobh a' ghothuich sin, a thachair an ni ud o na thogadh an seanachas mu dhéighinn an damhan-allaidh, a bha 'na bheul-aithris aig an àm ud, 's o'n uair sin air feadh Alba. Bha 'n rìgh 'na luidh' air a leabaidh maduinn àraidh, 's na smuaintean mul-adach ud a' dol tre 'inntinn, co dhiubh a b' fhearr crùn Alba 'chur uaithe, 's aghaidh a chur air Palestin, gus na Sarasaich fhuadach-adh air falbh, 's gu'm biodh an tìr sin aig na Criosduidhibh, no oidhirp a thoirt fathast air a dhùthaich féin a shaoradh o fhòir-neart 'us ain-tighearnas nan Sasunnach, 'n uair a bhuail a shùil air damhan-allaidh os a cheann, a bha crochta ri snàthainn fada air a shnìomh as féin, agus a bha e 'g oidhirpeachadh a thilgeadh seachad o aon sail gu ceann sail eile, le sùil ri lìon fhigheadh air an t-snàthainn sin eadar an dà shail. Thug am faoin-chreutair ud oidhirp an déigh oidhirp air an t-sail a ruigsinn leis an t-snàth-ainn gun an gnothuch a dhol leis, gus mu dheireadh an do chunnt Brus gu'n d' rinn e deuchainn air sud sé uairean, agus co tric sin gu'n robh 'shaothair air a call. Agus 's e 'smuainich Brus gu'n robh 'n damhan-allaidh 's an aon suidheachadh ris féin. Bha e air sé blàir a chur ris na Sasunnaich, no ri'n càirdibh, mu'n d' fhàg e Alba, agus chaill e iad uile. "Nis," ars an rìgh, "ma bheir an damhan-allaidh aon oidhirp fathast agus gu 'n teid leis, gabhaidh mise sin mar chomharr' air gu 'n soirbhich an t' aobhar leam féin ann am oidhirp air mo rioghachd a shaoradh o 'namhaid." Thug an damhan-allaidh an seachdamh oidhirp leis an deachaidh aig air greim a dheanamh air an t-sail 's an snàthainn a cheangal rithe. Bha 's an aithris gu'n do ghabh am Brusach misneachd o sin Tha cuid de Bhrusaich gus an là 'n diugh nach fuiling damhan-allaidh a mharbhadh, a chionn gu 'm b' ann le seòladh an fhaoin-chreutair sin a ghabh am fear-cinnidh misneachd gu aghaidh a chur a rìs air an nàmhaid.

5. Co-dhiù, 'n uair thàinig a steach gu maith 's an earrach rinn, an rìgh na h-uil' ullachadh a bha 'na chomas air son a chòraich-ean féin a thoirt a mach o 'naimhdibh cumhachdach. Fhuair e

càirdean 'us cuideachadh a measg cinn-fheadhna nan eilean a 's iar, 's mar sin thionail e càbhlach beag 's an robh tri bàtaichean deug thar fhichead, agus tri ceud fear air bòrd annta. Leis an fheachd so thàinig e air tìr 'an eilean Arrain, fo sgàile na h-oidhche. Tha 'n t-eilean beag so air taobh Caolas Chluaidh, dìreach mu choinneamh a chuid fearainn féin, Carraic, a th' air taobh deas a' chaoil sin. Dh' fheòraich an righ de 'n cheud mhnaoi a choinnich e 'n déigh dol air tìr, ciod an àireamh shaighdearan a bha 's an eilean? Fhreagair ise, gu 'n tàinig buidheann de choigrich armaichte do 'n eilean o cheann ghoirid; 's gu'n do chuir iad an ruaig air an oifigear Shasunnach a bha na fhear-riaghlaidh air Caisteal Bhrothaic, gu'n do mharbh iad e féin 's a' chuid bu mhò de chuid daoine, 's gu'n robh iad a nis a' caitheamh an aimsir a' sealg feadh an eilein. Thug an rìgh mu 'n airidh e féin a bhi air a threòrachadh a dh' ionnsuidh na coille bu tric leis na coigrich so a bhi taghall. Nis b'e ceann-feadhna na muinntir ud a chuir an ruaig air na Sasunnaich, agus a chuir cuid duibh gu bàs, Morair Seumas Dùghlas, caraid a' Bhrusaich, ris am b' éigin dealachadh mu'n do ghabh e 'n cuan Eireannach toiseach a' gheamhraidh. Shéid Brus an adharc 's a choille, 's co luath 's a' chuala Seumas Dùghlas am fuaim ghlaodh e mach le aoibhneas, gu'm b'e sud an rìgh; gu'n robh e ga aithneachadh air an dòigh séididh a bh' aige. Cha b' fhada gus an robh na càirdean a' fàilteachadh a chéile le mòr shubhachas, ged nach b' urrainn gun searbhadas a bhi ac' a' cuimhneachadh air ciod a thachair o dhealaich iad. Ach cha bu daoine meath-chridheach na laoich a bha 'n sud. Chuir iad an cinn ri chéil' ach ciod an dòigh an tòisicheadh iad air ruagadh an nàmhaid a mach as an tìr gu h-iomlan. Rùnaich Brus tòiseacheadh 'na chearna féin de'n dùthaich, a measg a luchd-eòlais, a bha e'n dùil a dheanadh còmhnadh ris. B'e 'cheud ni a chaisteal féin, a bha 'an Turnberi, a' bhuntainn á làmhaibh nan Sasunnach. Chuir e null duin' earbsach a mhuinntir Charraic féin, mar bheachdair gu sealltuinn timchioll air, 's gu faotainn a mach ciod an inntinn 's an

robh an sluagh, agus ciod an àireamh shaighdearan a bh' aig na Sasunnaich timchioll air a' chaisteal. Agus na 'm mothaicheadh e gu 'm biodh an sluagh deònach air éiridh an aghaidh nan Sasunnach, no gu 'n robh coslas sam bith air gu 'n soirbhichcadh leò, bha e gu teine fhadadh air cnoc os ceann a' chaisteil air là àraidh. Thàinig an là, 's bha Brus 's a luchd-leanmhuinn gu h-iomguineach a' spaisdearachd air ais 's air aghart air a mhol, 's cha robh teine no soillse ri fhaicinn. Fa-dheòidh goirid an déigh an àm shuidhichte, chunacas solus air an dearbh bhad 's an robh Cutbert, beachdair a' Bhrusaich, gu 'fhadadh; sgaoil 'us mheudaich an solus gu bhi na theine mòr, lasrach. Thòisich Brus 's a chuid daoin' air tarruing nam bàtaichean thun na mara le mòr aigneadh, an dùil gu 'n robh iad air am fiadhachadh leis a' bheachdair gu leum air na Sasunnaich. Cha deachaidh iad fad' o thir 'nuair a thuit an oidhche dhoibh. Ràinig iad fearann Charraic mu mheadhon oidhche. Choinnich Cutbert dìleas air a' chladach iad le sgeul dhubhach. Thuirt e gu 'n robh Morair Percey 's a' chaisteal le àireamh mòr shaighdearan, 's gu'n robh e air uiread de eagal a chur air an t-sluagh le 'bhagraidhibh 's le 'ghniomharaibh, 's nach robh misneachd sam bith aca gu éiridh an aghaidh rìgh Shasuinn.

"Agus a bhrathadair," ars an righ, "carson a dh' fhadaidh thu 'n teine ud?" "Oh! Fhir-uasail," ars Cutbert, "cha d' fhadaidh mise riamh e, 's cha 'n 'eil fios agam co rinn e, no car son; cha 'n fhaca mi e gus an do dhorchaich an oidhche, 's o'n bha fios agam gu 'm mealladh e sibhse ghreas mi'n so gu bhur cunnart innseadh dhuibh. Chuir an naigheachd so oglachd mhòr air Brus. Bha e car greis eadar dha bharail co dhiubh a dh'fhanadh no philleadh e. Dh' fheòraich e de 'chàirdean ciod a bha iad an dùil bu chòir a dheanamh? "Air mo shonsa, mar aon neach" ars Eideard Brus, "cha 'n 'eil mi dol a philltinn, la 's tàinig mi do dhùthaich mo bhreith air an dòigh so; an dara cuid aisigidh mi saorsa do 'n tìr, no tuitidh mo cholunn air an fhearann 's an d' rugadh mi." An déigh beagan smuaineachaidh thàinig an rìgh féin thun na h-inntinn cheudna.

Rùnaich iad uile, mar so, fantuinn a dh' fhaicinn ciod an soirbheachadh a chuireadh freasdal nan rathad.

Bha mu dhà cheud saighdear aig Morair Percey air chairteilibh 's a' bhaile ri taobh a' chaisteal, a thuilleadh air àireamh àraidh a bha 'freiceadain a stigh 's a' chaisteal féin. Air mharbhan a' mheadhon oidhche ud féin chualas fuaim, 'us glaodhaich, 'us éigheach neo-àbhaisteach feadh a' bhaile. Ged a bha freiceadain a' chaisteil a' cluinntinn so uile 's a' gabhail uamhais mu ciod bu chiall da, cha dùraichdeadh iad tighinn a mach ré na h-oidhche, gun fhios co an nàmhaid ùr a bha air tighinn, no cia co làidir 's a bha e. 'N uair a shoilleirich a' mhaduinn chunnacas na h-Albannaich a' roinn mòran creiche—armachd, eich-chogaidh, agus uil' acfhuinn campachaidh Mhorair Percy. Fhuair an Sasunnach dùbhlan a rìs tighinn a mach as a' chaisteal do'n achadh fhosgailt' a chogadh ri Brus. Ach o nach robh saighdear beò aig' ach an dòrlach a bha 's a' chaisteal còladh ris, bu bhuidhe leis fantuinn far an robh e, 's tàmailt an diùltaidh a ghiùlain. B'e so an ceud car soirbheachail a chuir Raibeart Brus deth ann a oidhirpibh air Alba shaoradh o fhòirneirt nan Sasunnach. Ach goirid an déigh sud thàinig feachd eile Shasunnach do chaisteal Charric, 's b' éigin da aig an àm a chùl a chuir air. Ach aig an àm cheudna chuir e 'n ruaig air dà Iarla Shasunnach 'am blàr tarruingte, 's theich iad gu caisteal Ara, far an do chuir e séisde theinn riu.

6. Goirid an déigh dhoibh dol air tìr an Carraic rinn Morair Seumas Dùghlas air son a chaisteal féin a spionadh á lamhaibh nan Sasunnach. Thàinig e do 'n choimhearsnachd ré na h-oidhche agus nochd se e féin do iochdaran dìleas a bh' aig 'athair, a b' aithne dha 'n uair a bha e 'na bhalach, agus a ghuil le aoibhneas 'n uair a chunnaic se e. Dh' fholuich se e féin 'an tigh an duine so, 's chuir e fios gu h-uaigneach, a lion fear 'us fear, air àireamh maith de 'chàirdean dìleas as am feudadh e earbsadh. Chuir e 'chomhairle riu sin mu ciod an rian a ghabhadh iad air cumhachd an nàmhaid a

bhriseadh. Bha aon de làithean féille nam Pàpanach dlùth air làimh, Di-domhnuich Buadhach, air an robh fios aca gu'm fàgadh na saighdearan uile an caisteal, 's an rachadh iad a dh' éisdeachd na searmoin Phàpanaich do 'n eaglais a bha 's a' choimhearsnachd. Bha 'n Dùghlasach 's a luchd-cuideachaidh ag ullachadh air son dol do 'n t-searmoin iad féin. Bha iad rud-eigin fadalach mu 'n do ràinig iad an eaglais. Bha cuaille fada bata aigesan 's aig a' chuid mhòr de 'luchd-leanmhuin, 'gus nach aithnichteadh iad o'n chuid eile de thuath cheathairn na dùthcha; 's bha eudaichean uachdair fad' orra fo 'n robh an cuid armachd foluichte. Mu 'n robh an ceann-feadhna air e féin a nochdadh 'an taobh a stigh de bhallachan na h-eaglais bha e air aithneachadh, 's thuig mòran, mar is maith a dh' fheudadh iad, nach b'i'n t-sìth a bh' ann. Thogadh an' éigh thall 's a bhos, "An Dùghlasach! an Dùghlasach." Thilg gach fear uaithe a chuaille 's fhalluing, 's thug e tarruing air a chlaidheamh. Bha 'n sagart a' dol air aghart le seirbhis na h-aifrinn; ach cha robh urram sam bith gu bhi air a thaisbeanadh dha sin. Shuidhicheadh freicidein mhaith làidir 'an dorsaibh na h-eaglais; 's ghabh buidheann eile troimpe le 'n armailt rùisgte, a' reubadh 's a' marbhadh nan Sasunnach. Chaidh na saighdearan uile 'mharbhadh no ghlacadh 'n am priosunaich. Co luath 's a bha obair a' chasgraidh so criochnaichte thug an ceann-feadhna, le 'luchd-leanmhuinn aghaidh air a' chaisteal. Cha robh 'chaismeachd air an aitreabh sin a ruigsinn. Fhuair iad an geata fosgailte, gun duine stigh ach am portair 's an còcaire. Bha 'n dìnneir deas, 's am bòrd air a chòmhdachadh 's an talla air choinneamh nan saighdearan. Dh' òrduich an Dùghlasach an geat' a dhrnideadh 's a' chuideachd a shuidhe timchioll a' bhùird. 'N uair a ghabh iad an dìnneir, chruinnich esan ri chéile gach ni a b'urrainn a chuid daoine a ghiùlan leò—armachd, eudach 'us séudan. An dèigh sinn rinn e aon tòrr de gach gnè bìdh a bha 's a' chaisteal, 's dhòirt e air an tòrr sin gach gné deocha bha ri 'm faotainn ann—mharbh e 'n sin na priosunaich, 's thilg e'n cuirp 'san tòrr còladh ris

gach ni eile. 's chuir e 'n caisteal r'a theine leis na bh' ann. Thug sluagh na dùthcha "Tigh-biatachd an Dùghlasaich" mar ainm air an dioghaltas uamhasach so.

7. Cha robh iomradh air gniomharaibh euchdach a' Bhrusaich 's an Dùghlasaich fada gun Lunuinn a ruigsinn. Bha 'm Fad-luirgneach fathast beò, ged a bha e air fàs gu maith tròm, lag, le aois. Cha b' urrainn e tuilleadh an t-each marcachd a laimhseachadh, mar dheanadh e roimhe. Ach bha e co brùidcil, garg 'na spiorad a bha e riamh, agus co rùnaicht' air na h-Albannaich a cheannsachadh, 's am peanas a b' eagalaich' a dheanamh air na cinnfheadhna chrosd ud nach robh idir air choslas géilleadh dha. Thog e air gu tighinn a nall do Alba, 's dh'òrduich e do 'fheachd cogaidh ad ga choinneachadh aig Carslile. 'N uair a ràinig e féin am baile sin leig e air gu'n robh e air ath-nuadhachadh co mòr 'an neart, 's gu'n tug e suas an carbad siubhail a bh' aige mar thabhartas anns an àrd-eaglais, 's gu'n do ghabh e each marcachd. Ach thug e ceithir là air marcachd séa mìle. Leis an triall mhall so ràinig e àite ris an abrar Bail'-air-tràigh, air taobh deas Ghallbhaigh. Ghabh e 'leabadh 'an sin 's bhàsaich e air an 6mh là de mhìos deireannach an t-samhraidh, 1307, mu'n cuairt do chùig mìosan 'an déigh do'n Bhrusach eilean Rachlainn fhàgail. B' e ceannsachadh Alb' an ni àraidh a bh' air smuaintibh Eideird air leabaidh a bhàis. Thug e air a mhac, air an robh ainm féin, bòideachadh, co luath 's a dh'fhalbhadh an t-ànam as, gu'm bruicheadh e a chorp ann an coire mòr, gus am falbhadh an fheòil bhàrr nan cnàmh; gu 'n adhlaiceadh e 'n sin an fheòil, 's gu'm fuaigheadh e suas na cnàmhan ann an seiche tairbh, 's gu'n tugadh e ma'n airidh an giùlan gu ruig Alb' air ceann an airm Shasunnaich, co tric 's a dh' éireadh na h-Albannaich 'an ceannairc 'na aghaidh. Bha e 'n dùil gu 'n do dhùisg na rinn e dh' fhòirneirt 's a shàrachadh air sluagh na rioghachd sin a leithid do uambas na'n uchd, 's gu 'n tugadh glagadaich a chuid chnàmhan fada, fuar', orra an cuid armachd a thilgeadh uatha, na'n tachradh dhoibh aig àm sam bith droch comhairl' a

ghabhail gu éiridh. Cha robh na h-eòlaich a toirt creideas sam bith do Eideard II. air son géire no gliocais. Ach bha de chéill aig' 'an toiseach a rioghachaidh nach do choimhlion e 'bhòid a thug an uile-bheist ud, 'athair, air a dheanamh, ach gu 'n do chuir e'n corp air ais gu bhi air adhlacadh le eireachdas 'an Abaid na h-Iarmhinsteir 'an Lunuinn. Ghabh Eideard òg féin air aghart do Alb' air cheann an airm gus an do ràinig e siorrachd Ara, 's mharsail e'n sin air ais gu ruig Sasunn, gun bhuill' a bhualadh. Dh' fhàg e aig a chuid oifigearan stiùireadh an airm, 'us ceannsachadh Alba. Bha e, gun teagamh, a' deanamh a ghnothuich ni b' fhusadh do rìgh Alba gur leanabh a thàinig 'an sud gu suidh' air righ-chaithir Shasuinn. Ach an déigh sin uile bha obair gu leòir roimhe fathast, na nàimhdean a sguabadh a mach as an tìr. Ged phill Eideard dhachaidh bha mòran shaighdearan aige fathast 'an Alba. Bha caistealan 'us daingnichean làidir na rioghachd, cha mhòr, gu h-iomlan aige 'na chumhachd féin. Agus ni bu ro mhiosa na sin, bha mòran de àrdmhaithean na h-Alb' ag aideachadh an ùmhlachd do rìgh Shasuinn mar an rìgh dligheach, air eagal gu'n cailleadh iad an cuid fearainn buileach na'n aidicheadh iad Brus, agus nach soirbhicheadh leis an déigh gach saothair. Ach air an làimh eile, bha mòran a' gabhail misneachd gu cruinneachadh thuig' as gach cearna de 'n dùthaich, 'n uair a bha iad a' cluinntinn an tomhas de shoirbheachadh a bh' aige féin 's aig Morair Seumas Dùghlas air feadh siorrachd Ara. Agus 'an ùine ghoirid thàinig a luchd-leanmhuinn gu bhi co lionmhor 's gu'n do chuir e gu maith tric an ruaig air na h-oifigearaibh Sasunnach, de Ualens agus Morair Cliford, air sheòl 's nach gabhadh iad orr' a choinneachadh tuilleadh 's an achadh fhosgailte, gus am faigheadh iad àireamh mòr sluaigh cruinn. Ach o nach robh rian aig Raibeart air an armailt a phàigheadh, b' éigin a bhi ga 'n cumail aig seirbhis thall 's a bhos, 'n am buidhnibh, a' creachadh na Sasunnach, 's a' glacadh air an rathad an cuid bìdh 'us armachd; agus mar sin bhiodh an rìgh gu maith tric air fhàgail na aonar le glé thearc còmhladh ris mar gheard pears', agus aig na

h-amaibh sin bhiodh e 'n cunnart a bheatha chall leis na buidhnibh Sasunnach, 's an càirdibh 'an Alba, de 'n robh siorrachd Ara nìs air a lionadh. Thàinig Iain Lathairn, mu 'n cualas roimhe so, a nall do Ghallobhaigh, far an robh fearrann aige féin, 's fhuair e buidheann 's an robh da cheud fear cruinn, gu dhol air tòir a' Bhrusaich. Thug iad coin-luirg leò, chum 's mur glacadh iad aig an tigh e gu 'n lorgadh iad e 's na monaidhibh, ge b'e àit' an teicheadh e. Fhuair an rìgh sanas o charaid éigin gu'n robh na naimhdean so a' deanamh air son a ghlacadh an oidhche sin fèin. Bha fios aige féin ciod a dheanadh e 'n a leithid sin de chàs. Cha robh ach mu thrì fichead fear co faisg air 's gu'n cluinneadh iad uaithe le cabhaig. Chruinnich ẹ iad sin, 's dh'fhalbh e air an ceann tre mhonadh 's tre choille nach robh fad as, agus an sin tre amhainn a bha 'ruith tre àite cas, agus bruthach àrd air a thaobh thall, agus rathad domhain, cumhang air a chladhach 's a' bhruthach sin, anns nach robh rùm ach aig aon duine còmhladh. Cha robh beul-àth fagus do làimh ach sin a bha mu choinneamh a' cheum chumhaing so. Chaidh e féin 's a chuid daoine seachad air a' bheul-àth so. Threòraich e iadsan tacan beag suas o sin, gus an leigeadh iad an anail, 's gu 'n gabhadh iad beagan tàimh an déigh an turuis. Phill e féin 's dà fhear-frithealaidh a dh'ionnsuidh a' bheul-àth. Bha fios aige ma bha na coin-luirg aig an luchd-tòrachd gu'n treòraicheadh iad a dh'ionnsuidh an àit' ud iad; 's cha 'n iarradh e chaochladh a dh'àite gus an coinneachadh. An déigh feitheamh ùine ghoirid, chualas tabhannaich nan con a' tighinn air aghart. Ach cha robh e 'dol a dhùsgadh a chuid daoine trom, sgìth, air son fuaim coin sam bith. Fadheòidh, ri solus na gealaich chunncas an luchd-tòrachd a' tighinn air aghart, a' bras choiseachd an déigh nan con. Ghrad chuir e air falbh a sheirbhisich a dhùsgadh nan daoine; sheas e féin roimh an nàmhaid aig a' cheann chumhang. Bha 'n ceud fhear a thàinig air aghart air mharcachd; ghabh e troimh 'n bheul-àth, 'us suas tre 'n rathad chumhang ud. Ach cha bu luaithe chaidh e steach ann na bha sleagh a' Bhrusaich sàithte 'na chorp; thug an ath shàthadh

dhi tre chorp an eich an t-ainmhidh gu talamh. Bha mar so an t-each 's am marcach marbh a' torradh suas an rathaid air sheòl 's nach bu ni soirbh faotainn seachad orra tre 'n cheum chumhang 's an robh iad. Chaidh an aon diol a dheanamh air an ath fhear 's air an treas fear a dh'oidhirpich dìreadh. 'S bha 'n fheadhainn a bh' air taobh thall na h-aimhne 'glaodhach riu greasad air aghart, nach bu chomasach do aon duine seasamh ris na bh' acasan de shluagh. Ach mu 'n deachaidh obair a' chasgraidh ro fhad air aghart chunncas luchd-cuideachaidh an rìgh nan teann ruith a nuas gu bruaich na h-aimhne. An sin thug Iain Lathairn's a chuid daoine na buinn dhi, 's cha do chuir iad tuilleadh dragh air aig an àm sin. 'N uair a ràinig a chuid daoin' e fhuair iad an gaisgeach 'an déigh a chlogad a chur dheth, agus a' tiormachadh an fhalluis air falbh dheth 'eudan, agus cùig fir dheug, mar a tha cuid 'ga chunntadh, de 'naimhdean muin air mhuin air bruaich na h-aimhn' air tuiteam. Ach 's e 'n cunnart bu mhò 's an robh 'n rìgh gu'm biodh e air a bhrath le cuid a bha 'g aideachadh a bhi 'n an càirdibh dha, chum 's gu'm faigheadh iad an t-airgiod ceann a bha rìgh Shasuinn an déigh a chur air, agus a bha 'n a suim anabarraich mhòir 's an linn ud, anns an robh airgiod co gann. Thugadh iomadh ionnsuidh air a bheatha le cuid a bha 'sanntachadh an airgid so, ach uatha sin uile shaor an Tighearn e.

7. Ach mar bha mòran, araon de àrd-mhaithean na tìre, 's de 'n t-sluagh chumant' a' gabhail misneachd o'n tomhas de shoirbheachadh ris an robh Brus a' coinneachadh, 's le bhi 'faicinn nach robh aon chuid comasan no togarrachd air son cogaidh aig Eideard òg Shasuinn, thòisich iad air tional as gach cearna dhe 'n dùthaich gu bratach an rìgh dhlighich féin. Fhuair e nis e féin comasach air aghaidh a thoirt do bhuidheann sam bith de na Sasunnaich a choinneachadh e 's an achadh fhosgailte. Ghabh e null thar amhainn Chluaidh air ceann armailt lionmhoir air los séisd a chur ris na daingnichibh bu treis' a bh' aig an nàmhaid air taobh sear na dùthcha, 's an glacadh. 'S mar a bha e 'g an toirt uatha lion aon 'us aon bha

e 'g an leagadh gu talamh, chum 's nach deanadh iad dion do 'n nàmhaid aig àm sam bith 'an déigh sud. Bha cuid de na daingnichean bu ro threis' a bh'ann, mar bha Caisteal Dhunéidin 'us Linlithgo, &c., air an glacadh le seòltachd. Ach cha do dhi-chuimhnich rìgh Raibeart an tàir 's an dragh a chuir Iain Lathairn air roimhe sud. An déigh cumhachd nan Coimineach, a bha 'cogadh air taobh nan Sasunnach, a bhriseadh, le mòran diubh a chur gu bàs leis a' cheann a chur dhiubh, 's an adhlacadh 'an aon uaigh, ris an abrar, "Uaigh nan Coimineach gun cheann," chuir e mu'n cuairt gu tighinn air Iain Lathairn. 'N uair a chual Iain gu'n robh an rìgh a' tighinn 'n a aghaidh air cheann feachd lionmhoir, rinn e ullachadh air son a choinneachadh mar a b' fhearr a dh' fheudadh e. Ghabh e sealbh air bealach cumhang, eadar bonn Beinn Cruachan 's a' bheinn eile 's faisg oirre. Bha 'm bealach so co cumhang 's nach faigheadh ach tearc de dhaoine còmhladh ann, 's am fearann ro àrd, cas air gach taobh dheth. Ach fhuair am Brusach a mach nàdur an òrduigh a bha 'n so, 's tharruing e buidheann de 'chuid daoine fa chomhair a' bhealaich ud, 's chuir e leth eile na h-armailt, fo chomannd' an Dùghlasaich, timchioll na beinne gu tighinn air saighdeiribh Iain Lathairn, o 'n cùlaobh. 'N uair a rinn an Dùghlasach suaicheantas ris an rìgh gu'n robh e air tighinn gu ionad tharruing lann, ghabh e 'n sin air aghart gu slighe dheanamh troimh' an nàmhaid. 'N uair a dh' aithnich na h-Earghaelich gu'n robh iad eadar dhà theine, 's gu'n dol as ann, chaill iad am misneachd 's an òrdugh, 's chaidh an cur gu bàs le àr mòr. Bha 'n ceann-cinnidh féin air bòrd 'an soitheach beag air Loch Odha, 's 'n uair a chunnaic e mar chaidh an là theich e, 's fhuair e rian air dol a null a Shasunn. Ghéill athair Iain, 's an teaghlach uile, do ùghdarras an rìgh; ach thug e uatha mòran creiche, 's mòran fearainn a bhuilich e air mac a pheathar, Sir Cailean Caimbeul. Tha e aig sliochd an duine sin, a tha 'n an teaghlach ainmeil 's an tìr, gus an là 'n diugh.

## CAIB. XIII.

### BLAR ALLT A' BHONNAICH.

B' IAD Sìr Tomas Randolph, mac a pheathair, Morair Seumas Dùghlas, agus Sìr Eideard Brus, a bhràthair féin, Seanalairean, a b' àird' a bh' aig rìgh Raibeart os ceann na h-armailt, agus fodha féin. Chum e obair riu eadar a sea 's a seachd a bhliadhnachan na bha chaistealan 's an rioghachd a spìonadh a' làmhaibh nan Sasunnach. Bha Caisteal Shruileidh ro làidir, agus freiceadain lionmhor Shasunnach ann. B' e sin an aon daingneach a bha nis aig an nàmhaid 'an Alba, agus chuir Sìr Eideard Brus séisd theann rithe mu 'n cuairt, gun ni no neach a leigeadh a mach no steach. 'N uair a chunnaic Sìr Philip Moubraigh, an comanndair Sasunnach, gu 'n robh gach biadh 'us dibh a' fàs gann, 's nach b' urrainn e cumail a mach fada, thairg e do Eideard Brus an daingneach a lìbhrigeadh thairis dha, mur cuireadh rìgh Shasuinn còmhnadh thuige roimh leth an t-samhraidh. Ghabh Eideard Brus ris an tairgse sin, 's leig e le Sìr Philip a dhol gu ruig Lunuinn a dh' innseadh so uile do 'n rìgh. Ach chuir righ Raibeart fios gu 'bhràthair, gu 'n do rinn e ro amaideach leis a' chothrom 's an ùin' ud a thoirt do rìgh Shasuinn, a bha co cumhachdach, le Eirinn 'us mòran de 'n Fhraing, a thuilleadh air Sasunn a bhi fo a thighearnas 's gu 'm b' urrainn e roimh 'n àm ud feachd a thoirt do Alba, bhiodh ro làidir air an sonsan. "Tha chead aige," ars' Sìr Eideard, "thigeadh righ Shasuinn leis a h-uile duine a th' aige, cogaidh sinne riu ged a bhiodh iad ni bu lionmhoire." Bha fios aig an righ gu 'n robh 'bhràthair 'na shaighdear misneachail, ged a bha e bras, 's leig e leis na cumhachan ud seasamh, 's chuir e fios thuig' a

'S ann mar sud a bha gu 'n seasadh iad ri blàr gu duineil, 's air son an aobhar sin gu 'n coinnicheadh na h-uil' aig an robh saorsainn Alba mòr gu bhi deas air choinneamh an t-Sasunnaich 'n uair a thigeadh e. Thòisicheadh air ullachadh air son a' chogaidh a nis a cheart da rìreadh, araon 'an Alba 's an Sasunn. Ged a bha Eideard òg, rìgh Shasuinn, 'na dhuine slaodach, gun suim do ni sam bith ach cluich, gidheadh 'n uair a chuir Sìr Philip Moubraigh f'a chomhair staid Alb' aig an àm, 's mur cuireadh e còmhnadh sluaigh 'us armachd, roimh leth an t-Samhraidh, a dh' ionnsuidh Caisteal Shruileidh, an aon daingneach làidir a bha fo 'ùghdarras, gu 'n robh 'n caisteal, 's mar sin Alba gu h-iomlan, gu bhi air a liùbhairt do Raibeart Brus air a cheann là. 'N uair a chunnaic 's a chual àrd-mhaithean Shasuinn, a bha timchioll air a' chùirt mar a bha 'n gnothuch, cha leigeadh iad tàmh no fois do 'n rìgh gus am falbhadh e féin do Alb' air cheann armailt co lionmhor 's a b' urrainn e thogail, 's gu 'n deanadh e 'n aon diol air gach ceannairceach a bha 's an rioghachd, 's a b' àbhaist d'a athair roimhe 'dheanamh. Their an leisgean tha leòmhan 's an t-slighe. Cha robh uiread de aobhar aig leisgean riamh air a leithid de leth-sgeul a' ghabhail 's a bh' aig Rìgh Eideard II. 'S ann roimhe féin a bha 'n leòmhan. Ach co dhiù, b' éigin falbh. Chaidh armailt Shasunnach, 'us Eireannach, 'us Fhrangach a thogail anns an robh ceud mìle fear, cadar choisichean 'us eile, 's thriall an righ féin a nall do Alb' air an ceann.

2. Bha rìgh Raibeart Brus, aig an àm cheudna 'trusadh nan Albannach ri chéile mar a b' fhéarr a dh' fheudadh e, agus bha 'n àireamh sluaigh a fhuair e cruinn mar nach b' olc, 'n uair a bheirear fainear an staid 's an robh a rioghachd, agus gu 'n robh eadhon cuid de na h-Albannaich féin, thall 's a bhos, nach robh fàthast ga 'aideachadh mar an righ dligheach. Bha fios gu maith aig gach inbhe sluaigh, air Ghàeltachd co maith 's air Ghalldachd, ciod ris am feudadh sùil a bhi aca, na 'm faigheadh righ Shasuinn cothrom ruith mar thuil thairis air an tìr a rìs. Agus 's e rùnaich

iad, a tuath 's a deas, an strìthean 's an cogaidhean beaga féin a leigeadh fa làr car greis, agus an guaillean a chur ri chéile còmhladh ris an righ, an aghaidh nàmhaid coitchionn na rioghachd. Cha 'n 'eil iomradh air gu 'n robh uiread riamh de na Gàeil an aon Bhlàr còmhladh ris na Gaill, 's a bh' ann là Allt a' Bhonnaich. Tha Seanalair Stiùbhart ag innseadh dhuinn gu'n robh na h-ochd cinnfheadhna dheug so a leanas a làthair an là ud. Mac Aoidh, Macantòisich, Mac a Phearsoin, an Camshrònach, an Sincleireach, an Caimbeulach, am Mengiseach, Mac 'Illeadhain, an Sutharlanach, an Robastonach, an Granndach, am Frisealach, MacFarlain, an Rosach, MacGriogair, an Rothach, MacCoinnich, agus MacCuaraidh. Agus mar tha fios gu 'm biodh àireamh maith de luchdleanmhuinn còmhladh ris gach ceann-cinnidh dhiubh sud, tha e soilleir gu 'n robh na Gàeil a' deanamh suas roinn nach bu bheag de armailt na rioghachd an là ud. Ach leis gach tional a bh' ann, a tuath 'us deas, cha bu mhò na deich mìle fichead saighdear a fhuair an righ thun na h-àraich. Bha so ni bu lugha na 'n treas cuid de 'n fheachd Shasunnach. Agus cha b'e mhàin gu 'n robh iad co fad air deireadh air na Sasunnaich a thaobh àireimh; ach bha iad mar sin a thaobh armachd mar an ceudna. Bha na Sasunnaich, eadar eachraidh 'us choisichean, air an armachadh co maith ri feachd 's an Roinn-Eòrp' aig an àm ud, no ni b' fheàrr. Agus bha na fir-bhogha Shasunnach air an iunnsachadh gu foirfeachd ann an cleachdadh an cuid féin de eòlas arm. Ach a dh'aindeoin sin uile rinn righ Raibeart air son 'aghaidh a chumail riu. Threòraich e 'n t-arm sìos do chòmhnard a tha faisg air Sruileadh, ris an abrar a' Phàirc. 'S ann dlùth do 'n Phàirc sin, agus air grunnd ni b' isli a dh' fheumadh an t-arm Sasunnach gabhail seachad tre bhoglach 'us shruthaibh uisge. Bha mar so rogha làthraich aig na h-Albannaich. Bha làn fhios aig an righ o chuid de 'àrd-oifigearan féin, ciod an rathad 's an t' òrdugh 's an robh an fheachd a tighinn. 'N uair a nochd iad mu dheireadh o'n Eaglaisbhric, le 'n cuid bhrataichibh 'us eile, 's a bha 'n dùthaich uile mar

gu 'm b' eadh, còmhdaichte le luchd armachd, air mharcachd 's air choiseachd, cha robh feachd 'san Roinn-Eòrp' an aghaidh am biodh iad a' tighinn, nach feudadh fiamh a ghabhail.

Bha rìgh Raibeart a nis an déigh an t-arm Albannach a tharruing an òrdugh o dheas gu tuath, air làthraich a thaighe féin, 's a bha fios aig a bhi ro fhàbharrach. Bha e air àireamh mòr shlochd a chladhach ré na h-oidhch', anns an talamh chòmhnard, tre 'm feumadh an eachraidh Shasunnach ruith anns a bhi 'dol a chòmhnadh nam fear-bogha, agus beòil nan slochd a chòmhdach thairis a ris leis na sgrathaibh a bha e air thoirt asd' an toiseach. Agus far nach robh slochd bha bioran geura de fhiodh cruaidh an sò 's an sud air an sàthadh 's an talamh, 's gu leòir ris de 'n cheann bhiorach gu each sam bith a sheasadh air aon diubh a dheanamh cuagach. Bha ceann a deas an airm a' ruigsinn gu bruachaibh Allt a' Bhonnaich, a tha 'n sin co creagach 's nach b' urrainn eachraidh sam bith ionnsuidh a thoirt orr' air an làimh sin, 's bha ceann tuath an airm a' ruigsinn glé' dhlù air baile Shruileidh. Bha àireamh mòr sheirbhiseach, nach robh idir fo armachd a' leantuinn a' chaimp; gillean cartach, co-chàirdean, 's a leithid sin. Dh' òrduich e 'n dream sin uile air falbh gu cùl cnuic a bha tuath air àite na h-armailt, ris an abrar "Cnoc nan gillean" o'n là sin. Bha 'n rìgh féin a' marcachd air ais, 's air aghart o cheann gu ceann de 'n arm, a' gabhail beachd air an òrdugh 's an robh iad, agus ag caralachadh nan saighdearan iad a bhi fearail, seasmhach, agus a' bhuaidh a thoirt a mach, no bàsachadh 's an àraich: ag innseadh dhoibh aig an àm cheudna gu 'n robh e féin rùnaicht' air a' bhuaidh a thoirt a mach no tuiteam air an àraich, 's nach robh teicheadh gu bhi ann.

3. Air feasgar an 23 là de mhios mheadhonach an t-samhraidh, 1314, dhlùthaich an t-arm Sasunnach riu. Thàinig cuid de 'na marcaichean bu tapaidh glé dhlùth gus am faiceadh iad ciod a bha na h-Albannaich a' deanamh. Bha rìgh Raibeart an sin a' marcachd fa chomhair an airm, air ais 's air aghart, 's gun fodh' ach

beag-each, a' chionn nach robh sùil aige ri cath air an fheasgar sin. Bha e aithnichte thar gach oifigeach eile, le còran òir a bh' air a cheann os ceann a' chlogaid. Bha e 'giùlan tuagh-chatha stàilinn 'na làimh. Bha gaisgeach mòr an sin a measg nam marcaichean Sasunnach da 'm b' ainm Eanruic de Bohun. Smuainich e so gu 'm bu ghasd an cothrom a bh' aig a nis air cliù a chosnadh leis an rìgh a mharbhadh, a bha marcachd air each co beag, agus air leth o 'chuid saighdearaibh. Chuir e 'n t-each cogaidh na chruinn-leum a null air muin a' Bhrusaich. Bha 'n t-Albannach neo-sgàthach ga fhaicinn a' tighinn 's dearbh-fhios aige ciod mu 'n robh e. Ach teicheadh cha deanadh e. Bha 'n t-sleagh fhada, gheur, aig Bohun ga cumail roimhe gus a sàthadh troimh chorp an fhir eile; ach 'n uair a bha e gu bhi aige, thug am Brusach starradh beag as a rathad de 'cheann air sheòl 's gu'n do sheachainn e 'n t-sleagh, agus ag éiridh 'na sheasamh 's an diollaid, thug e 'n t-suaibeag ud thar a ghuaille air ceann a' Bhohuin leis an tuaigh-chatha, a chaidh tre 'n chlogad 's tre 'n chloigeann a bha 'na bhroinn. Thuit am Bohun mòr as a dhiollaid, 's bha e marbh mun do ràinig e 'n talamh. Thug a chuid oifigearan aghaidh dha nis, air son e dheanamh gniomh co bras, agus na 'm b'e féin a bha air tuiteam gu 'm bu cho maith dhoibhsan teicheadh còmhladh. Ach 's ann a bha 'm Brusach a' sior amharc air a' bhearn a chuir clogad a' Bhohuin as an tuaigh, 's gu'n e 'toirt freagradh sam bith ach "Mhill mi mo dheadh thuagh-chatha."

Air maduinn a' cheathramh là fichead dhlùthaich an dà arm-ailt ri 'chéile air son còmhraig. Thòisich a' mhire-chath leis na fir-bhogha Shasunnach a dhòirteadh a nall làdach shaighdean air na h-Albannaich, agus 's eagalach an cunntas a tha luchd-eachd-raidh, le aon ghuth, a' toirt air a' mharbhadh sluaigh a rinneadh fhad 's a mhair i. Mur biodh grabadh sam bith air a chur air na sgriosadairibh ud, dh' fheudadh iad an aon diol a dheanamh air na h-Albannaich an là ud 's a rinn iad sea bliadhna deug roimhe sud air daoinibh Uallais, là na h-Eaglais-brice. Ach bha marc-

shluagh a' Bhrusaich dìleas agus làn ullamh air son ùmhlachd a thoirt do 'n òrdugh a bhi thall a measg nam fear-bogha. Bhuail iad air na Sasunnaich a ghearradh sios thar muin nan each le claidheamh 'us sleagh, 's o nach robh aig a' chuid ud de 'n arm Shasunnach ach bogh' 'us saighead, cha b' urrainn siad iad féin a dhionadh o gharg bhuillibh nam marcaichean, 's chaidh iad gu tur 'n am breislich, 's dheth 'n rian. Bha àireamh mòr de eachraidh thaght' aig rìgh Shasuinn a bha ullamh gus na marcaichean Albannach a chumail air falbh. Ach mar is maith a bha fios roimh làimh aig rìgh Raibeart air an rathad a bha iad gus a ghabhail a' tighinn 'an aghaidh a chuid marcaichean féin, bha e uile 'n a thalamh toll, 's air a lionadh le bioraibh sgriosach. An àm tighinn air aghart 'n an leum, thachair do mhòran diubh direach mar bha sùil aig rìgh Raibeart a thachradh. Bha na h-eich a' dol fodha 's na slochdaibh, 's a' briseadh an cnàmhan, 's na marcaichean air an tilgeadh as an diollaidibh, 's an druim ri talamh gun chomas éiridh aig truimead an armachd mhàilich, 'n an creich do shleaghaibh fada, geura, nan Albannach. Chaidh, mar so, gach earrann de'n arm Shasunnach gu all-tapadh; chaill iad an òrdugh 's an comas air a chéile chuideachadh. 'An ùine nach robh fada, 'n uair a bha na gillean a bha 'fàireachas air cùl a' chnuic a' faicinn gu'n robh an càirdean féin a' gleidheadh an gruinnd gu maith, 's gu'n robh an là air lunn a dhol leò, bhrùchd iad a nuas le leathad a' chnuic 'n an aon mheall, gun rian, gun òrdugh, 's ni eigin de atharrais armachd—cabar no ni sam bith air am faigheadh e greim aig gach fear air a ghualainn, no na làimh. 'Nuair a chunnaic na Sasunnaich am pràbar ud a' dòmhlachadh a nuas taobh a' chnuic, 's a smuainich iad gur e bh' ann armailt lionmhor a bha 'm Brusach a' toirt as ùr ri 'n aghaidh, 's ann a thuit an tud 's an tad buileach uatha. Thionndaidh iad air falbh, 's rinn gach buidheann air leth, 's gach neach fa leth, air son am beatha thearnadh mar a b' fhearr a dh' fheudadh iad.

Bha rìgh Eideard féin a measg a' cheud fheadhainn a thug

buinn dhi. Chuir e aghaidh an toiseach air Caisteal Shruileidh, 'an dùil gu'm faigheadh e dìdean 'an sin. Ach dh' innis ceannard na daingnich sin da gu'm feumtadh a toirt suas do rìgh Alb' an là air-na-mhàireach, 's nach robh e sàbhailte dha fuireach uair a thìm innte. Thionndaidh e 'n sin gu deas, agus mharcaich e féin 's an grunnan a bha còmhladh ris tri fichead mìle mu'n do lasaich iad eang. Ràinig e Caisteal Dhun-bàrr air a' chrìch Shasunnaich. Bha fear-gleidhidh na daingnich sin dìleas da gus an uair mu dheireadh. Leig se e féin 's a luchd-coimhideachd a steach do'n Chaisteal, 's dh'aisig e ann am bàt' iasgaich a null do Shasunn e. Phill Morair Seumas Dùghlas, a bha ga ruagadh o Shruileadh gu Dun-bàrr, air ais gun dad air son a shaoithreach, ach an t-eagal a chuir e air an t-Sasunnach.

4. Cha do chaill Sasunn riamh blàr a b' fhuiltiche, 's bu challaile na blàr Allt a' bhonnaich. Thuit deich mìle fichead diubh an là ud, eadar an cath 's an ruaig a lean an déigh a' chatha. Bha Gil bheag a th' anns an Allt, aig ceann a deas an airm, air a lìonadh suas, 's air a deanamh còmhnard le eachaibh 'us daoinibh, mar gu'm bu drochaid a bh' ann, 's bha uisg' an uillt sin co dearg le fuil nam marbh 's ged a b' fhuil e uile. Ghlac na h-Albannaich mòran phriosunach 'us mòran creiche. Tha Sasunnach àraidh, Manach Mhàmesburg, anns an tuireadh a rinn e air an là dhubh ud, ag ràdh gu'n do chaill iad co maith ri fiach thri muilliona de airgiod an là 'n diugh. Chaidh éiric mhòr a phàigheadh air son a' chuid de na priosunaich a bha 'n an daoinibh saoibhir. Agus anns an iomlaideachadh so fhuair rìgh Raibeart a bhan-rìgh agus a nighean air ais á Sasunn, far an robh iad 'n am priosunaich ré ochd bliadhna.

5. Cha do bhuinnig Alba blàr riamh, 'an linn sam bith, a b' fheumaile dhi na blàr Allt a' Bhonnaich. Leis a' bhuaidh so, bha làn shaorsainn air a cosnadh o aintighearnas Shasuinn. Agus ged nach do leig an tàmailt leis an rìgh sin aideachadh, no sìth a dheanamh ri Alba ré a là féin, b' i rìoghachd-san is mò gu mòr

a chaill air sin na Alba. Bha cumhachd Shasuinn co mòr air a bhriseadh 's nach b' urrainn i ni b' fhaide legionan de eachraidh 's de choisichean armaicht' a thaomadh a nall air Alba. Ach air an làimh eile bha Seanalairean a' Bhrusaich, Sir Tòmas Randolph, agus an Dùghlasach, gu maith tric a' briseadh a steach air taobh tuath Shasuinn, 's a' deanamh mòran millidh, 'us creachaidh feadh nan cearnan sin. Cha do thuit ach àireamh beag de na h-Albannaich là Allt a' bhonnaich. Cha 'n 'eil luchd-eachdraidh ag aithris ach dithis dhaoin' ainmeil a thuit 's a' bhlàr. Sìr Uilleam Utpont agus Sir Ualter Ross, dlùth-charaid Eideird Bhruis. Lean an còmhrag ri Sasunn ri linn Eideird. Ach anns an dara bliadhna de rioghachadh a mhic, Eideard III, chaidh an t-sìth a nasgadh ri Alba, leis an d' aidich rìgh Shasuinn gu 'n robh Alba saor o sud a mach gu bràth o thighearnas sam bith a bhi aig righribh Shasuinn thairis oirre. Agus gus an t-sìth a dheanamh ni bu treise dh' aontaich Eideard gu 'm biodh Ioanna, a phiuthar, air a pòsadh ri Daibhidh, mac agus oighre rìgh Alba. Rinneadh an còrdadh so 's a' bhliadhna 1328.

6. Feudar ainmeachadh mu Eideard Brus, a bha na shaighdear co curanta, gu 'n tug e oidhirp air Eirinn a shaoradh o chumhachd Shasuinn. 'N uair a chunnaic na h-Eireannaich gu 'n deachaidh aig na h-Albannaich air cuing Shasuinn a thilgeadh dhiubh gu buileach, thug iad fiadhachadh do 'n Albannach theinnteach so gu crùn rioghail Eirinn a ghabhail, agus Alltabhonnaich eile a dheanamh mar a bh' ac' an Alba. Bha fios aig rìgh Raibeart ged bu deadh shaighdear a bhràthair nach deanadh e rìgh maith am feasd'. Ach co-dhiù leig e leis falbh an sìth air an turus, 's gheall e gach cònhnadh a b' urrainn e 'dheanamh ris. Chuir e 'n ruaig gu maith tric air buidhnibh de na Sasunnaich, agus an ùine ghoirid chaidh a chrùnadh gu sòluimte na rìgh air Eirinn. Ach cha do mheal e'n onair sin fada. Lean a bhraisead nàdurrach ris gus an là mu dheireadh. Agus o nach bu ni so-dheant' an linn sam bith na h-Eireannaich aonadh ri 'chéile, mar nach gabh iarrunn 'us cré

tàthadh r'a chéile, bha na Sasunnaich a' gleidheadh an gréim air an tìr. Bha cath aige féin 's a chuid Eireannach riu sin air a' 5 là de mhios deireannach an fhoghair, 1318, anns an do chòmhraig Eideard agus curaidh Sasunnach da 'm b' ainm Iain Maupas ri chéile. Lean iad air cath gus an do mharbh iad a chéile, 's gu'n do thuit iad muin air mhuin. Thug na h-Albannaich thairis an sin còmhnadh tuilleadh a dheanamh ri Eirinn.

---

## CAIB. XIV.

### BAS RIGH RAIBEART.

CHUNNAIC Raibeart Brus a nis crioch a shaothrach, 's a thrioblaidean uile, a rioghachd a chur saor o chumhachd 'us ain-tighearnas coigrich sam bith. Ach tharruing na h-easbhuidhean 's na cruadalan troimh an deachaidh e 'n toiseach a rioghachaidh, tinneas air nach gabhadh leigheas, 'n uair nach robh e fathast ach am meadhon aois. Chuir e seachad a' chuid mu dheireadh de 'làithean 'an lùchairt Chairdrois air amhainn Chluaidh. 'N uair a bhiodh dad de fheabhas air, bhiodh e luingeireachd air an amhainn ann am bìrlinn a bha e 'cumail a dh' aon bhàgh air son sin; agus gu maith tric ag amharc thairis air togail luingeas, araon air son malairt 'us cogaidh, ni a bha e ro dhéigheil air fhaicinn 'an Alba. Bu ro thoigh leis mar an ceudna bhi faicinn aitreabhan na rioghachd a' dol am feabhas, ni anns an robh e féin a' toirt eisimpleir d'a chuid iochdaranaibh.

An uair a dh'aithnich e 'chrioch a' teannadh ris chuir e fios air àrd-mhaithibh na tìr' as am feudadh e earbsadh, agus thug e teann òrdugh dhòibh, air an onair 's air an dìlseachd, a bhi firinn-

each d'a mhac, Daibhidh, agus an crùn a chur air a cheann co luath 's a thigeadh e gu aois a bhiodh freagarrach. Ghairm e thuig' an sin Morair Seumas Dùghlas, agus labhair e ris 'an éisdeachd chàich uile. "A charaid chaoimh," ars' esan, "cha 'n 'eil neach sam bith aig an fhearr a tha fios na agadsa cia mòr an t-saothair agus na fulangais troimh an deachaidh mis' air sgàth chòraichean na rioghachd so. 'N uair bu mhò bha mi air mo theannadh thug mi bòid do Dhia, na 'm bithinn air mo chaomhnadh gu crioch fhaicinn air mo chogaidhibh, agus an rioghachd so a riaghladh an sìth, gu 'n rachainn an sin a chogadh an aghaidh naimhdean ar Tighearn' agus ar Slànuighir. Cha do sguir mo chridhe riamh a lùbadh do'n mhiann so, ach cha tug an Tighearn aonta do'ni so, oir bha ni's leòir agam air mo làmhaibh ré m' uile làithean, agus tha mi nis air mo bhualadh leis an tinneas throm so, mar a chi sibh uil', air sheòl 's nach 'eil ni air mo shon ach bàsachadh. Agus o nach urrainn mo chorp dol an sud, rùnaich mi mo chridhe 'chur ann an àite mo chuirp, air son mo bhòid a choimhlionadh. Agus a nis, a charaid ionmhuinn agus dhìleis, a chionn gu bheil fios agam nach 'eil 's an rioghachd air fad uasal is gaisgeile na thusa, tha mi 'g aslachadh gu'n gabh thu os làimh an turuscuain so, agus gu'n diol thu na fiachan so air son m' anma; oir tha 'bharail sin agam air d'fhirinn 's air d' uaisleachd gu bheil mi dearbhta gu'n coimh-gheall thu ciod sam bith a ghabhas tu os làimh. 'S i mo thoil, uime sin, co luath 's a bhàsaicheas mi gu'n toir sibh an cridh' as mo chorp, 's gu'n toir sibh mu'n airidh spiosraidh a chur air, 's gu 'n gabh sibh de 'm chuid ionmhais a mheud 's a shaoileas sibh a bhi pailteas araon duibh féin 's do bhur companachaibh; agus gu 'n toir sibh leibh mo chridhe 's gu 'n càirich sibh e 'an uaigh naoimh ar Tighearn, a chionn nach urrainn an corp so a dhol an sin." Bha gach neach a bha làthair a' sileadh nan deur ag éisdeachd na h-òraid so, agus an Dùghlasach curanta mar chàch. 'N uair a fhuair e fo 'anail, fhreagair e gu 'n robh e toirt mile taing do 'n righ air son na h-earbsa bha e cur ann; agus

gu 'n robh e ro dheònach air ùmhlachd a thoirt gu ro dhìleas d'a àithne.

Thug an rìgh an sin taing dha, 's thug e air gealltuinn, air focal fìrinneach ridire, gu 'n deanadh e ni a bha e ag iarraidh. 'N uair a gheall an Dùghlasach a réir sin e; thug an rìgh taing do Dhia an sin, 's thuirt e gu 'm bàsaicheadh e 'n sìth a chionn gu 'n robh fios aige gu 'n deanadh an duine bu treubhaiche 'na rìoghachd an ni ud air a shon nach b' urrainn e féin a dheanamh riamh.

An déigh so thruimich a thrioblaid air, 's chaochail e, anns a bhliadhna 1329, an 7 là de mhios-meadhonach an t-samhraidh. Bha e da fhichead 's a cuig deug a dh' aois agus na rìgh 23 bliadhna. Rinneadh caoidh mhòr 'an Alb' air a shon. Agus na 'm b' fhiach do Alba cumha dheanamh air son aon sam bith de 'cuid mac, b' e phearsa rìoghail so, gun teagamh, a b' fhearr an airidh air an onair sin. Ach bha aobharan an caoidh ni bu mhò na bha iad a' faicinn an là ud. Rinn iad uaigh rìomhach mharmoir air a shon ann an coisin chùil Abaid Dhunfermlin. Ghnàthaich an eaglais gach greadhnachas a bha 'na comas aig àm a bhi ga adhlacadh, na 'n deanadh ceòl-thuireadh, 'us tional easbuigean, 'us luchd-dreuchd de gach inbh' 'us ainm e. Ach anns na stadaibh a tha 'n tràths 'us a rìs a' dol air ceòl nan innealan, chluinnteadh fuaim a ghuil 's an tuiridh a measg a chomh-chruinneachadh lìonmhoir ud.

Tha e soilleir gu 'n tàinig eaglais na Roimhe gu bhi gabhail ri rìgh Raibeart a dh' aindeoin an iomsgaraidh a rinn i air 'an toiseach 'a rìoghachaidh. Bha 'n eaglais sin ro ghlic 'na gincalach féin, air son a bhi seasamh a mach 'an aghaidh neach a bha co soirbheachail ri Raibeart Brus, agus co cunnartach d'a leas féin e bhi dealaichte ri 'comunn. Cha b'e mhàin gu 'n robh cléireachd a rìoghachd féin 'na 'm fìor chàirdibh dìleas da 'uachdaranachd, ach tha e dearbhta o eachdraidh gu 'n robh comh-sgrìobhadh eadar e féin 's cùirt na Ròimhe. Sgrìobh am Pàpa d'a ionnsuidh 's a' bhliadhna 1324, a' gearan gu 'n robh mòran shaobh-chreidmheach an Alba, agus ag iarraidh air rian a dheanamh air an cur fodha.

Cha 'n 'eil teagamh sam bith nach b' iad na saobh-chreidmhich ud luchd-leanmhuinn theagasgan nan Cùil-de-ach a bha, réir coslais, gu maith lionmhor 'an cearnaibh àraidh de Alba fathast, ged a thugadh uatha gach uile chumhachd air an cùisean féin a riaghladh, no cruth [eaglais fhaicsinnich a ghabhail; agus mu thimchioll an robh a chuid easbuigean a' sgriobhadh gu Pàpa na Roimhe. Ach 's e 's coslaiche nach robh Raibeart Brus a' dol a thionndadh a chlaidheamh 'an aghaidh a chuid iochdarana siochail, dìleas, féin air chomhairle Pàpa no easbuig air domhan. Tha rìgh Raibeart air a chumail fa chomhair luchd-leughaidh mar is trice, mar fhear-cogaidh—mar neach a dhoirt mòran fola. Cha bu deic leis na b' éigin da dheanamh dheth sin 'an dion a bheatha féin, 's a' seasamh còraichean a rìoghachd. Ach tha caochladh nithe sgriobhta mu 'thimchioll a tha deanamh soilleir gu'm bu duin' iochdmhor, truasail e, co maith is gaisgeil ri aghaidh cruadail; ach ris nach b' urrainn sinn eadhon beantuinn anns a ghiorrachadh so a rinn sinn air a ghniomharaibh euchdail.

3. Goirid an déigh bàis an rìgh, dh' fhalbh am Morair Dùghlas, le àireamh maith de luchd-leanmhuinn, air los cridh' a' Bhrusaich adhlacadh 's an uaigh Naoimh 'an Ierusalem. Bha e aig' ann an soireig airgid, crochta m'a amhaich, le sreing de òr 's de shìde. Air an turus do'n àird an ear chaidh na h-Albannaich air tir 's an Spainn. Ghabh rìgh na Spainne riù gu subhach. Thachair gu'n robh cogadh 's an àm eadar Alphonso, rìgh na Spainne, agus Osruin, rìgh nan Sarasach, luchd-leanmhuinn Mhahomeit, a bha 'n déigh sealbh a ghabhail air roinn mhòr de'n Spainn fada roimhe sud. Thug Alphonso air na h-Albannaich aontachadh ri dhol ga chuideachadh an aghaidh nan naimhdean so. Choinnich an dà armailt ann an achadh faisg air Gibraltar. Rinn Alphonso Morair Seumas Dùghlas 'na Sheanalair air roinn mheadhonach an airm. Chuir a' chuid sin de'n armailt air theicheadh na bha mu'n coinneamh de'n nàmhaid. Ach lean iad an ruaig ro fhada, 's thug

na Spainnich an aghaidh air creachadh. Ach phill an eachraidh Sharasach air an ais, 's chuartaich iad an tearc a bha 'g an ruagadh. 'N uair a dh' fhairich an Dùghlasach an nàmhaid a' dòmhlachadh timchioll air, dh'fhuasgail e 'n còrd a bha 'ceangal na soireig o 'bhroilleach 's thilg e i fad a ghàirdein do mheadhon an nàmhaid, ag ràdh aig an àm cheudna, "Gabh air thoiseach 's a' chòmhrag mar bu nòs duit, 's leanaidh an Dùghlasach thu, no bàsaichidh e." An sin dh'oibrich e 'chlaidheamh mòr co maith 's gu'n do réitich e àit' anns an robh cothrom dol mu'n cuairt aige. Ach bha na naimhdean co lionmhor 's co guineach timchioll air 's nach robh dol as aige. Fhuaradh a chorp làn de lotaibh, faisg air an àit' 's an robh an t-soireag airgid le cridhe an rìgh 'na luidhe. Phill na mhair beò 'an déigh a' bhlair ud de na h-Albannaich dhachaidh. Thug iad leò cnàmhan an Dùghlasaich, agus chuir iad air leth am fear a b' urramaiche 'na measg air son an t-soireag phrìseil a ghiùlan air ais do Alba. Dh' adhlaiceadh cnàmhan an Dùghlasaich 'n a eaglais féin, maille ri 'aithrichibh. Dh' adhlaic iad cridhe Raibeirt Brus 'an Abaid Mhelros.

Anns a' bhliadhna 1818 bha luchd-oibre 'gearradh bunait air son eaglais ùr a thogail air làthrach seann Abaid Dhunfermlin. Anns a' ghlanadh a bha iad a' deanamh an sin thàinig iad air uaigh rìgh Raibeirt. Bha còmhdachadh luaidhe air a tharruing 'an cumadh crùin aig a cheann, a' cuairteachadh a chuirp. Bha mìrean de'n lìon-eudach òir 's an deachaidh 'adhlacadh fathast ri 'm faicinn. Fhuaradh gu 'n robh na h-aisnean air taobh clì a' bhroillich air an sàbhadh as a' chéil' air son an cridhe thoirt a mach. Thàinig òrdugh a nuas á Lunuinn na cnàmhan a bhi air an gleidheadh gu cùramach gus am biodh tàmh-thigh ùr air ullachadh air son an càradh ann le mòr urram. Chruinnich mòran de shluagh na dùthcha, iosal 'us uasal, gu sealladh fhaicinn de 'na bha 'n éis de 'n ghaisgeach chliùiteach. Bha iad a sealltuinn le ioghnadh 'us fiamh air a' chloigionn 's an robh comhairle

co glic a' còmhnachadh uair eigin, agus air a' chnaimh chaithte ud, a b 'e àon uair an gàirdean neartmhor a bhuail gu talamh am Bohun garg.

---

## CAIB. XV.

### RIAGHLADH ALBA 'AN DEIGH BAIS A' BHRUSAICH.

O NACH robh Alba riamh roimhe co soirbheachail 's a bha i ri linn Raibeirt Brus, tha so 'na àite freagarrach air son cunntas goirid a thoirt air cionnus a bha laghanna na rioghachd air an deanamh, no cò aig an robh còir air suidhe 's an àrd-chomhairle ris an abrar Pàrlamaid a nis. Rinneadh iomradh chean' air an rian ud a bh' air àite 'ghabhail, fada roimhe so air feadh rioghachdan na Roinn-Eòrpa, a réir an robh gach rìgh air a mheas mar àrd-uachdaran an fhearainn 'na dhùthaich féin, agus a réir an robh na h-oifigich, air an do thoilich e roinn sam bith de'n fhearann a bhuileachadh, ceangailte gu 'n ùmhlachd a thaisbeanadh dha ri àm cogaidh, le greasadh a dh' ionnsuidh a bhrataich air cheann a chuid iochdarana féin. Thàinig an rian so a steach do Alba glé ghoirid an déigh dha tighinn do Shasunn, mar chaidh ainmeachadh. Bha 'n còraichean, aig na tighearnaibh fearainn uil' o'n rìgh féin; 's ma bha iadsan a'toirt chòraichean do oifigich eile fopa féin, bha iad sin fo na h-aon cheanglaichibh dhoibhsan 's a bha iadsan do 'n rìgh. 'N uair a shumaineadh an rìgh na h-Ard mhoraircean, shumaineadh na moraircean sin gach uachdaran beag 'us iochdaran a bh' air an cuid fearainn, 's dh' fhalbhadh iad uile chuideachadh an rìgh an aghaidh an nàmhaid choitchionn.

2. Nis cha b'e mhàin gu 'n robh na Morairean ud fo fhiachaibh gu làmh chuidich a thoirt do 'n rìgh ri àm cogaidh, ach bha e fiachaicht' orra mar an ceudna frithealadh aig a' chùirt air son comhairle ghabhail còmhladh ris mu ghnothuichibh follaiseach na rioghachd. Bha so fiachaicht' air na h-uile fear fearainn, am beag co maith ris a' mhòr, aig an robh an còraichean o'n rìgh. Ach mar a bhiodh e draghail do na h-uachdaranaibh beaga, agus a' tarruing mòran costais orra, a bhi feitheamh air a' chomhairl' ud, thàinig e lion ceum 'us ceum gu bhi 'na chleachdadh ac', anns gach Siorrachd fa leth, a bhi tional an ceann a chéil' agus a' taghadh aon as am measg féin a chuireadh iad thun na Comhairl' air an son uile. Theirteadh Fear-ionaid, no Ball-ionaid ris an fhear sin. 'S ann uaithe so a dh' éirich an cleachdadh a fhuair àit', o chionn iomadh grathunn 'an Siorrachdaibh fa leth nan trì rioghachdan so; a bhi cur fear-ionaid uatha féin gu suidhe 's a' Phàrlamaid air an son. Ach thàinig rìghrean Alba, gu maith tràth 'an eachdraidh na rioghachd, gu bhi 'toirt chòraichean do bhailtibh àraidh an sud 's an so a bh' air an togal air an oirthir, 'an àitibh goireasach air son malairt ri tìribh céin, 's ri cearnaibh eile na'n tìr féin. Theirteadh Borgh Rioghail ris gach baile dhiubh sin aig an robh còraichean o'n rìgh. Bha iad saor o ain-tighearnas gach Morair 'us Aba 's an tìr. Theirteadh Saorannaich ri luchd-àiteachaidh nam Borgh Rioghail sin; gu h-àraidh ris a' chuid de na Buirgh Rioghail a bha uile cuairtichte le ballachaibh làidir, le geatachaibh 'us crannaibh làidir air gach rathad a bha treòrachadh da 'n ionnsuidh. Bha 'n luchd-àiteachaidh uil' iunnsaicht' 'an arm-chleas a' chogaidh, mar a dh' fheumadh iad araon a bhi ga 'n dionadh féin o chonachd nam morairean, a bhiodh ag iarraidh an spùinneadh; agus a bhi ullamh gus an rìgh a leantuinn ri àm cogaidh, an aghaidh nàmhaid coitchionn na rioghachd. Bha còir, ma ta, aig na Buirgh Rioghail so, air fear a thaghadh as a measg féin a bhiodh a' tagradh 's a' seasamh air son an còraichean 's an àrd chomhairle.

3. Ach a thuilleadh air na tighearnan mòr 'us beag ud, agus

luchd-ionaid nam Borgh Rioghail, bha dream eil' aig an robh àite 's an àrd chomhairle, ris an abradh iad An Treas Stàite. Bha làmh an nachdar aig eaglais na Roimh', an Alba, 's na linnibh ud, mar a bh' aic' 'an rioghachdaibh eile na Roinn-Eòrpa. Agus mar bha caochladh dhòighean 's an robh buntanas aig laghabh na rioghachd ri gnothuichibh na h-eaglais, fhuaradh rian air rathad a réiteachadh d'a cuid Easbuigibh a steach a dh' ionnsuidh na h-àrd-chomhairle, air sheòl 's gu 'n robh làmhan luchd-dreuchd na h-eaglais co guiomhach ann a bhi deanamh nan reachdan leis an robh 'n tìr air a riaghladh, ri lamhan nam Morairean a b' àird' inbhe 's an rioghachd. Agus mar a bha na trì Stàitean so a dh' ainmich sinn,—luchd-fearainn, luchd-ionaid shaor-bhailtean, agus luchd-dreuchd na h-eaglais, a' deanamh suas na h-àird-chomhairle, theirteadh Stàitean na rioghachd ris a' chomhairle 'n uair a bhiodh i 'na suidhe.

4. Bha atharrachadh an dràsd 's a rìs ga dheanamh air comh-shuidheachadh na comhairl', air fheabhas tha sinn an dòchas, ach lean iad riamh air suidh' 's an aon tigh fhad 's a bha Alba na rioghachd air leth; gun tigh Mhorairean idir a bhi aca mar 'an Sasunn. Mar bu trice b' amanna carraideach 's an robh aig an t-seann luchd-lagh ud ri suidhe gu reachdan 'us breitheanais a dhealbh, agus ma tha daoin', a réir an t-sean-fhocail, air an atharrachadh leis na tìmibh, cha b' ioghnadh ged a bhiodh na laghanna a bha iad a' deanamh gu maith cnapach mar, gun teagamh, a bha cuid diubh. Ach 's ann as na cnapaibh garbh ud, a bha dol tre làmhaibh nan Trì Staitean, a tha lagh Alba gus an là 'n diugh air a gearradh a mach. Ged a chaidh Alb' aonadh ri Sasunn greis mhaith an déigh bàis Raibeirt Brus, gidheadh bha solarachadh air a dheanamh 'san aonadh sin gu 'm biodh an rioghachd air a riaghladh le a seann reachdaibh féin, mar anns na linnibh a chaidh seachad. Feudaidh gu 'n cluinn sinn tuilleadh air a' phuinc so 'n uair a ruigeas ar sgeul àm an Aonaidh. Ach aig an dearbh àm feudar ainmeachadh ge' b'e sam bith co maith 's a dh' fheudadh na laghanna a bhi, gu 'n robh e anbarrach doirbh an cur an gniomh, gu h-àraidh am fior

cheann a deas na rioghachd, ris a' chrìch Shasunnaich, agus a ris an leth 'tuath na rioghachd, 's e sin, 'an Gaeltachd Alba. Bha luchd-àiteachaidh na roinn sin de 'n rioghachd, riamh o linn Challum Ceann-Mòr, araon 's na h-eileanaibh agus air tìr-mòr, air tighinn gu bhi na 'n treubhaibh, no na 'm fineachaibh air leth; gach fine dhiubh sin, co aonaichte ri chéil' am bannaibh càirdeis 'us féin-dhion 's ged a b' aon teaghlach a bhiodh ann. Bha mhi-riaghailt 's an troimhe chéil' a bh' anns gach cearna fa leth de 'n tìr ag agairt gu 'm biodh Clanna na Gael, mar so, 'an guaillibh a' chéile. Cha robh dòigh aig duin' air a bhi beò air feadh nan garbh chrioch 's na h-amaibh ud, mur dionadh a chinneadh féin e. Nis bha gach fine dhiubh sin mòran ni bu cheangailte ri 'n ceann-feadhna féin na bha iad eadhon ris an teaghlach rioghail. Agus bha na treubha so air an riaghladh le 'n laghannaibh féin, nach robh aig na h-uil' àm dìreach a réir lagh na rioghachd. Cha robh ròidean ann, 's bha e ro dhoirbh turusan tric a dheanamh o thuath gu deas. 'N uair a thogradh fear de na cinn-feadhna, fhritheileadh e 'n àrd-chomhairl', agus 'n uair a thogradh e féin dh'fhanadh e aig a' bhaile. 'N uair a bha rìgh cumhachdach air a' chaithir, roimh an robh eagal air, 's da 'n robh urram aig na cinn-fheadhna, bhiodh iad a toirt tomhas éigin de ùmhlachd do reachdaibh na h-àrd-chomhairle. Ach 'n uair a bha rìgh fann air a' chaithir, no rìgh fo aois mar is tric a thachair an déigh a' Bhrusaich, b' éigin a bhi fàgail nam fineachan gu bhi nan lagh dhoibh féin.

## CAIB XVI.

### DAIBHIDH II.

Thugadh fainear gu tric gu'm bu daoine beaga mic dhaoine mòra; gu'm bu daoine gòrach mic dhaoine glice. Bha sin, gun teagamh, fìrinneach a thaobh an aoin mhic a dh'fhàg rìgh Raibeart mòr. Cha robh Daibhidh ach mu chùig bliadhn' a dh'aois 'n uair a bhàsaich 'athair. Thugadh an t-ainm sin air mar onair ri 'roimh-shinnsir a rioghaich ceud bliadhna roimhe sud. Shuidhich rìgh Raibeart, roimh a bhàs, gu 'm biodh Sir Tòmas Randolph, Iarl' an taobh Mhuirich, air a dheanamh 'n a Thàinistear, 's e sin 'na àrd-riaghlair, air an rioghachd gus an tigeadh Daibhidh gu aois. Bha Randolph 'n a dhuine comasach, agus bha e 'riaghladh na rioghachd 'an ceartas; car cruaidh, theireadh daoine 'n diugh a bha e. Fhuair e Achd air a dhaingneachadh leis a' chomhairle, gu'm feumadh na h-uile Siorraimh pàigheadh air son gach coltair, no inneal treabhaidh eil' a rachadh a ghoid an taobh a stigh de chriochan na Siorrachd, a chionn gu'm b' e dleasdanas an fhir-dreuchd sin luchd-braid a chumail fo eagal. Ghabh fear-eigin de dhànadas air iaruinn a chroinn fholuch, agus a ràdh gu 'n do ghoideadh iad. Fhuair e o 'n t-Siorraimh an t-suim a mheasadh do na h-iaruinn sin. Ach fhuaradh a mach air 'an déigh sin gu'm b' e féin a dh' fholuich iad. Chroch an Táinistear e air son a chuid cleasachd. B' ann air an dòigh so a bhuin Randolph ris gach fear droch-bheirt. Bha e 'n a shaighdear gaisgeil; agus cha b' fhad' an déigh bàis an rìgh gus an robh e air a ghairm gu dhol air ceann an airm an còdhail an nàmhaid. Thug Eideard Bailiol oidhirp air crùn Alba fhaotainn da féin goirid an déigh bàis a'

Bhrusaich. Bu mhac e so do Iain Bàiliol, dheth 'n d' rinn Eideard I. Shasuinn rìgh ma's fhìor, agus a dhruid e rìs 'am prìosun 'n uair a rinn e féin air son sealbh a ghabhail air Alba. Fhuair e cead a choise greis an déigh sin, 's chaith e deireadh a làithean 's an Fhraing 'an dìmeas. Thàinig a mhac a nis a nall as an Fhraing, 's thug rìgh Shasuinn cuideachadh dha os iosal, gu rioghachd Alba thoirt o theaghlach a' Bhrusaich, air chumha gu'n aideachadh e righ Shasuinn féin mar Ard-uachdaran Alba. Fhuair e àireamh luchd-leanmhuinn a measg dhaoine mòra Shasuinn, agus mar tha 'nàr ri aithris, a measg dhaoine mòr' Alba mar an ceudna. 'N uair a bha Randolph a' cur an airm an òrdugh air son an ceannairceach ud a chur sios, bhàsaich e bàs grad 'am Baile nan Feasgan, 'am mìos deireannach an t-samhraidh, 1332. Rinn Pàrlamaid na rioghachd Iarla Mhàrr, caraid eile do rìgh Raibeart, 'na Thàinistear 'an àite Randolph. Cha bu shaighdear Iarla Mhàrr ann; 's bha bhuil. Thàinig Eideard Bàiliol air tìr 's an Eilean-loisgte, 's àireamh Shasunnach 'ga leantuinn. Fhuair e beagan cuideachaidh air taobh 's ear Alba. Bha Iarla Mhàrr le buidheann de'n arm Albannach air campachadh air monadh Dhuplin, ri taobh amhainn Earna. Agus tha e dearbhta gu'n robh luchd-brathaidh 's a' champ aig', a thug misneachd 'us seòladh do Eideard Bàiliol tighinn orra gun fhios feadh na h-oidhche. Cha robh freiceadan no luchd-fair' aig Màrr idir timchioll a' chaimp; agus mharbh daoin' a' Bhàliolaich àireamh mòr de na h-Albannaich, 'n uair thàinig iad orra gun fhios, agus an Tàinistear féin 'us triùir no ceathrar eile de àrd mhaithean na tìre 'measg chàich. Bha Iarla Mharch a' triall gu tuath le roinn de'n arm gus an Tàinistear a chuideachadh; 's 'n uair a chual e mar a thachair chleachd se e féin 'an dòigh co neònach 's gu'n do smuainich an sluagh gur h-ann air taobh a' Bhàiliolaich a bha e. An déigh na buaidh big' ud, ghreas Eideard Bàiliol gu ruig Scoinne, far an d' fhuair se e féin a chrùnadh. Thug e 'n ath starradh as gu ruig Sasunn a dheanamh ùmhlachd do Eideard, 's an ath char air ais do Alba gu

fleadhachas. Ach cha b' fhad' a mheal e 'n onair. Cha 'n fhuilingeadh na h-Albannaich a chluinntinn gu'n robh iad gu bhi air an riaghladh le seirbhiseach do rìgh Shasuinn; 's mar sin rinn iad air son Eideard a rotadh air falbh an taobh as an tàinig e. Thog dithis no triùir de'n fheadhainn bu tapaidh a measg àrd-mhaithean na rioghachd buidheann luchd-leanmhuinn gu folchuidh, 's thuit iad air a' Bhàiliolach 's e air féisd an àite faisg air Annan, 's ghearr iad 'n am mìribh a luchd-coimhideachd, a measg an robh a bhràthair, 's theich e féin air muin eich gu ruig Sasunn le leithid de chabhaig 's nach d' fhuirich e ri 'fhalluinn a chur uime, no diollaid a chur air 'each.

2. Fhuair Eideard Shasuinn samhladh lethsgeil a nis gu briseadh a steach air Alba, gus an sluagh a pheanasachadh air son an ceannairc. Threòraich e armailt mhòr do Alba, 's chuir e séisd ri Bearuic, baile mòr air a' chrìch Shasunnaich. Thog Sìr Aindreas Muireagh, a bha nis 'n a Thàinistear, armailt bheag, 's chaidh e gu deas 'an coinneamh an t-Sasunnaich. Chuir iad blàr air cnoc Halidoin, mu dhà mhìle o Bhearuic. Chaill na h-Albannaich an latha, 's bha'n Tàinistear féin a measg an fheadhainn a thuit. An déigh a' bhlàir so thriall Eideard gu tuath, 's chuir e Bàiliol suas a ris 'na rìgh air taobh 's iar 'us tuath Alba, 's ghabh e sealbh air cearnaibh deas na rioghachd dha féin. Cha d' fhuair Bàiliol ach àireamh beag de na h-àrd-uaislean gu ùmhlachd idir a thoirt da. Agus an déigh caochladh oidhirpean neo-shoirbheachail a thoirt air cuid de na caistealan a bha 'cumail a mach an aobhar rìgh Daibhidh a cheannsachadh, b' éigin da 'chasan a thoirt leis á Alba a muigh 's a mach, agus an déigh sin rinn e atharrais air an dearbh ghniomh tàireil, fealltach, a rinn 'athair roimhe, ann an toirt seachad riaghladh Alba gu h-iomlan, 's gu bràth do rìgh Shasuinn; 's mar shamhladh air a' mhagaireachd so thug e dha làn a dhuirn de ùir Alb' agus crùn òir. Ma b' fhior do Eideard III. gu'm bu leòir sud gu làn chòir a thoirt dha féin air Alba.

Thug e blàthachadh pàighidh do 'n Bhàiliolach, a thug a chasan leis do'n Fhraing, 's cha 'n 'eil eachdraidh a' deanamh tuilleadh iomraidh air. Rinn Eideard Shasuinn a nis air son Alba fhaotainn air na h-uile cor. 'An toiseach nan trioblaidean so bha Daibhidh òg Brus ga ghleidheadh 'an Caisteal Dhunbartoin, daingneach co làidir 's a bha 'n Alb' an uair ud. Ach 'n uair a chunncas gu'n robh rìgh Shasuinn 's an eadraigin chuireadh Daibhidh a null do'n Fhraing, anns a' bhliadhna 1332, a chum gu 'm faigheadh e fòghlum iomchuidh do'n inbhe 's an robh e, agus gu'm biodh e tearuint' o chunnart gus an tigeadh e gu aois. Agus lean an cogadh gun lasachadh eadar Alb' 'us Sasunn am feadh a bha e air chuairt 's an rioghachd sin. Ach cha 'n 'eil eachdraidh a' deanamh iomraidh air gu'n do sheas an t-arm Albannach là blàir ré na h-ùine sin ris an nàmhad an déigh Halidoin. Bhiodh buidhnean beaga gun teagamh, a' coinneachadh a chéile dhiubh, timchioll air séisd chaistealan, agus a' tarruing fol' o àm gu h-àm. Ach an déigh an là fhuiltich ud a dh'ainmich sinn, tha e soilleir gu'n do lean na h-Albannaich a' chomhairl' a thug rìgh Raibeart dhoibh, ris a bheil "Tiomnadh an deadh rìgh Raibeirt," air a ràdh B'e sin, co tric 's a bhriseadh na Sasunnaich a steach air an tìr, gu'n tugadh an sluagh iad féin as do na beanntaibh, 's do na h-àitibh garbh eile a bha feadh na dùthcha le 'n cuid spréidh', 'us gu'n loisgeadh iad na h-uile sion a bha fàs á talamh de 'm b' urrainn an nàmhaid feum a dheanamh; 's gu'n tugadh so air an arm Shasunnach pilltinn air an ais gun dad air son an saothrach. Agus fhuair na h-Albannaich a mach le 'm féin-fhiosrachadh gu'm b' e sud dòigh bu fhreagarraiche sam bith air son iad féin a chumail saor o chuing nan Sasunnach. Thàinig Daibhidh air ais gu 'rioghachd féin 's a' bhliadhna 1341. Bha e ochd bliadhna deug a dh'aois 'an sin, agus air pòsadh Ioanna, piuthar rìgh Shasuinn. Bha e ro mheasail aig a chuid iochdaranaibh an uair a thàinig e air ais; ach bha aobhar ac' am barail uime chao-

chladh an déigh sin. Bha e ro fhada 'na cheann, ro bhras 'na nàdur, ro dhéigheil air cluich, agus anns na h-uile seadh neo-fhreagarrach air son riaghlaidh.

3. Mu 'n àm 's an tàinig Daibhidh air ais do Alba, bha cogadh eadar Sasunn 's an Fhraing, ni a thug cothrom anail a tharruing do na h-Albannaich bhochda. Chuir rìgh na Fraing' impidh air Daibhidh briseadh a steach air Sasunn le armailt 'gus an tarruing-eadh e uaithe féin ni-eigin de chumhachd na rioghachd sin. Bha Daibhidh co amaideach 's gu 'n do ghabh e 'n impidh sin o rìgh na Frainge; 's bha e co fada 'na cheann 's gu 'm feumadh a luchd-comhairle, comhairl' a ghabhail uaithe. Ghabh e air aghart gu deas le àireamh maith shaighdearan, ag oidhirpeachadh a dheanamh air na Sasunnaich an ni is tric a rinn iadsan air Alba, creachadh 'us losgadh le tein' 'us claidheamh. Bha Eideard III. 's an Fhraing an sin. Ach thog na Sasunnaich arm aig a bhail' a chuir iad 'an aghaidh nan Albannach. Choinnich an dà armailt aig aite ris an abrar Crois Nebhil. Cha robh Daibhidh ach mu thrì bliadhna fichead a dh' aois an uair sin, agus gidheadh dh' fheumadh e comannd an airm fhaotainn 'na làmh féin. Dh' innis àrd-oifigich an airm dha mar bu chòir na daoin' a chur 'an òrdugh, agus an cunnart a bhiodh ann mur biodh marc-shluagh deiseil air son na fir-bhogha Shasunnach a sgapadh. Cha tugadh Daibhidh éisd-eachd do mhòr no beag, ach a dhòigh féin a leantuinn. 'S e bun a bh' ann, chaill na h-Albannaich an là. Thuit mòran de 'n àrd-uaislean 's a bhlàr, 's chaidh, mòran a ghlacadh nam priosunaich, a measg an robh Daibhidh féin. Lean làmh chlì an airm air cath fad' an déigh do'n chuid eile an ruaig a ghabhail, tharruing iad an sin air falbh an deadh òrdugh, agus gu sàbhailt. Bha 'chuid so fo stiùireadh Iarla Mharch, agus Stiubhart Alba. Chuireadh Daibh-idh air muin eich mhòir, dhuibh, 's threòraicheadh e 'm fianuis an t-sluaigh uile, mar phriosunach gu Tùr Lunuinn, far an do choinn-ich e Iain, rìgh na Fraing', a bha co ionann mi-fhortanach ris féin, air a dheanamh na phriosunach cogaidh leis a' Phrionnsa Dhubh,

mac rìgh Shasuinn. Chumadh Daibhidh aon bliadhna deug 'na bhraighdeannach 'an Sasunn. Agus lean Eideard ré na h-ùine sin air cogadh ri Alba mar a b' urrainn e, le sùil ris an rioghachd a cheannsachadh dha féin gu h-iomlan. Bha cuimhne ré ùine fhad' air garg-ionnsuidh a thug e air Alb' an toiseach na bliadhna 1355. Tha meud a challa 'rinn e air an turus ud air a chuimhneachadh leis an Fhéill-Bhrìde Loisgte. Tha e coslach gu 'n robh araon na Sasunnaich 's na h-Albannaich a' losgadh 's an àm ud. Fadheòidh, 'n uair a dh' aithnich an Sasunnach nach robh feum a bhi ri Alba, leig e cead a choise le Daibhidh, air chumha gu 'm pàigheadh e còrr maith 'us muillean punnd Sasunnach mar éiric air son a shaorsainn. Ghabh Daibhidh os làimh an t-suim sin a thional co luath 's a gheibheadh e d'a thìr féin. Ach cha robh na muilleana co lionmhor an Alb' an uair sin 'sa tha iad a nis, bha'n t-airgiod a' tighinn an ceann a chéile gu h-anabarrach mall. Bha na fiachan ud mar chloich-mhuillinn mu mhuinneal an rìgh, ga chumail 'an seadh àraidh, 'na chiomach, ged a bha 'shaorsainn aige. Agus 's ann a fhuaradh a mach gu'n robh Daibhidh a' cùmhnantachadh ri Eideard Shasuinn air son oighre 'dheanamh dheth air rioghachd Alba, chionn nach robh duine cloinn' aige féin, air sgàth e mhaitheadh nam fiachan da. Ach an uair a thàinig an gnothuch os ceann bùird, b' éigin do'n dà rìgh sgur dheth. Cha robh na h-Albannaich a' dol idir a ghéilleadh d'a leithid. Bha, mar sin, bha gnothuch an airgid air fhàgail aig na rìghribh gus a réiteachadh eatorra mar a b' fhearr a dh' fheudadh iad.

4. B' ann mu'n àm so a bha plàigh ro eagalach air feadh uile rioghachdan na Roinn-Eòrpa. Bha na h-ainmhidhean féin ga gabhail o aon a chéile, agus eadhon o dhaoinibh, na'm buineadh iad ri eudach duin' a bhàsaich leatha. Bha i air sgaoileadh feadh Shasuinn greis mhaith mu 'n tàinig i dh' Alb' idir. Theireadh na h-Albannaich "bàs sgreataidh nan Sasunnach," rithe. Thachair gu 'n robh armailt Albannach cruinn 'am frìdh Shelcirc, 'an ceann deas na rioghachd. Thàinig a' phlàigh 'n am measg gun fhios

cionnus. Chaidh cùig mìle de'n armailt adhlacadh an sin mu 'n do-sgaoil iad o chéile. Ach lean a' phlàigh iad do gach cearna de'n rioghachd. Tha luchd-eachdraidh ag aithris gu 'n do bhàsaich treas earrann an t-sluaigh leatha. Gun teagamh 's i plàigh a b' oillteil', agus is mò chuir de uambhas air daoinibh air a bheil iomradh 'an eachdraidh an t-saoghail.

Bhàsaich Daibhidh II. 's a' bhliadhna 1371, 's an t-seachdamh bliadhna thar dhà fhichead de 'aois, agus rioghaich Raibeart Stiubhart, mac a pheathar, 'n a àite.

---

## CAIB XVII.

### TEAGHLACH NAN STIUBHARTACH.

A MEASG an àireimh mhòir luchd-leanmhuinn a thàinig á Sasunn do Alb' an déigh ban-rìgh Mairireit, bha fear Ualter Fits-Alan. Fhuair am fear so an dreuchd urramach sin, a bhi 'na Stiùbhart air teaghlach an rìgh ri linn Dhaibhidh I. An déigh sin thàinig an àrd dhreuchd so gu bhi oighreachail 'an teaghlach Fits-Alain. Agus mar sin thàinig iad gu bhi air an sloinneadh a réir an dreuchd, Stiubhartaich. Bha Ualtar Stiubhart, an seathamh fear de 'n teaghlach so 'na àrd-stiùbhart air teaghlach an rìgh ri linn Raibeart Brus. Bha Ualter so 'na shaighdear gaisgeil. Bha Raibeart Brus co-riaraichte leis an dòigh 's an do chleachd an Stiubhart e féin là Allt-a'-Bhonnaich, 's gu 'n tug e dha Margori, a nighean féin, ri pòsadh, an ath-bhliadhn' an déigh sin. Cha robh duine cloinn' eil aig a Bhrusach an uair sin. Thàinig Daibhidh, a rugadh an déigh sud, a dh' ionnsuidh a' chrùin aig bàs 'athar. Ach mar a bhàsaich esan gun chloinn b'i 'phiuthar 's a teaghlach, a b' fhaisg air an rìgh-chaithir. Thug Uilleam, Iarla Dhùghlais, aig an àm cheudna tàmh-

adh a dh' ionnsuidh a' chrùin, ged nach robh còir dhligheach sam bith aig,' ach gu 'm bu duine buaireasach e, a bha ro chumhachdach; agus is gann a b' urrainn na Stiubhartaich leis a chlaidheamh cur 'na aghaidh. Ach fhuair e nighean Raibeart II. gu bhi air a pòsadh ri mhac féin. Thug sin air a bhi sàmhach aig an àm, agus chaidh Raibeart II.* a chrùnadh an sin gu'n neach a' cur 'na 'aghaidh. Bha e dà fhichead 's a cùig deug 'n uair a thòisich e air rioghachadh. Bha e air bhi na 'dheadh shaighdear 'na òige. Ach bha e nis gu maith trom; agus bha galar 's na sùilibh aig' a bha ga 'n deanamh dearg mar fhuil. Bu duine measail e; ach cha robh e co smachdail, 's co treun 's a dh' fheumadh prionnsa 'na àite-san a bhi, air son ùghdarras a ghlacadh 's a chumail thairis air an t-sluagh. Cha robh smachd sam bith ga chumail orra ri linn riaghladh fann Dhaibhidh, 's bha na cinn-fheadhn', araon a tuath 's a deas air dol ann am fiadh le cogadh 'us creachadh nam measg féin, 's an aghaidh nan Sasunnach. Ged dheanadh righ Raibeart sìth ris na Sasunnaich, bha teaghlach nan Dùghlasach, 'us cinn-fheadhn' eile ris a' chrìch, ga 'm faotainn féin aig saorsainn gus an coimhearsnaich Dheasach a chreachadh an déigh sin uile. Agus bhiodh sin a' toirt dragh air an rìgh anns nach robh làmh air bith aige féin.

2. Thàinig buidheann Fhrangach mu'n àm so a chòmhnadh nan Albannach 'an aghaidh nan Sasunnach, 'an dùil gu 'm faigheadh iad cliù 'us saoibhreas mar dhuais an saothrach. Bha Admaral de Vienne 'na cheannard air na Frangaich. Chruinnich Richard II., rìgh Shasuinn, armailt ro lionmhor a chuir e nall do Alba. Bha na Frangaich a brosnachadh nan Albannach gu là blàir a sheasamh ris an nàmhaid, ach cha deanadh na h-Albannaich sud. Thuirt na h-oifigearan Albannach gu 'm faicteadh gu h-aithghearr na Sasunnaich a' pilltinn dachaidh le call mhòran sluaigh, 's gun dad air son an turuis, gun chlaidheamh a tharruing á truaill. B' amhuil a thachair. 'N uair a chunncas na Sasunnaich a tighinn, chaidh teinntean rabhaidh fhad-

* Mac bu shine nighinn a Bhrusaich.

adh air mullaichibh nan cnoc mar a b' àbhaist, aon chnoc, mar gu 'm b' eadh ga chur naithe féin gu cnoc eile. Ghluais an sluagh le 'n cuid spréidhe do 'n ionadaibh dionaidh a measg nan creag 's nam beann, 's chuir iad ri theine an àitean còmhnuidh. Cha 'n fhaigheadh na naimhdean dad a dh'itheadh iad, no duin' air an deanadh iad dioghaltas. Agus an déigh cuairt fhada, sgìth, a ghabhail feadh na dùthcha, phill iad air an ais, a' fàgail as an déigh mòran de 'n cuid daoin' 'us each a thuit le sgìos 'us ocras. Aig an àm cheudna thòisich na saighdearan Albannach air creachadh an taobh tuath Shasuinn, far nach robh neach a b' urrainn seasamh na 'n aghaidh. Thionail iad pailteas creiche 's bha iad a' caitheadh na h-ùine glé shòghmhor 's an tìr bheartaich ud, 'n uair a bha na saighdearan Sasunnach a' bàsachadh le gort 'us sgìos 'an tìr fhàsail. Thàinig na Frangaich gu aimhreit air son a lughad 's a bha iad féin a faotainn de thuarasdal. Ach cha b'e mhàin nach pàighteadh dad dhoibh sin' an Alba, ach cha 'n fhaigheadh iad cothrom falbh do 'n tìr féin gus an gealladh iad pàigheadh air son an cumail suas ré na h-ùine a bha iad 'an Alba. Ach bha 'n Dùghlasach deònach gu leòr air cath a chumail ris na Sasunnaich 'n uair nach biodh ann diubh ach àireamh cuimseach, ni-eigin cosmhuil ris an àireamh luchd-leanmhuinn a bhiodh aige féin. Bu nàr leis e féin fholuch 'an teugmhail de 'n t-seòrsa sin.

3. An deireadh an t-Samhraidh 1388, bhris an creachadair so a steach air taobh tuath Shasuinn le buidheann lionmhor luchd-leanmhuinn. Chuir Iarla Northumberland a dhithis mac, Sìr Eanruic agus Sìr Ralph Perci, 'an coinneamh nan ceatharnach Albannach gu stad a chur orra. Chaidh na fir am badaibh a chéil' air taòbh a muigh balla Chaisteil Nomha. Theireadh iad Hotspur ri Sìr Eanruic a thaobh co bras 's a bha e. Bhuail am fear so agus Iarla Dhùghlais air còmhrag ri chéile mar dhà churaidh. Anns a' chòmhrag so fhuair an Dùghlasach greim air sleagh an t-Sasunnaich, ri ceann an robh suaicheantas teaghlaich nam Perciach ceangailte, mìr grinn de shide air a ghréiseadh le neamhnaidibh air an robh dealbh

leòmhain air a tharruing. Thog an Dùghlasach an comharradh-buaidh so gu h-àrd os ceann a chloiginn, 's ghlaodh e gu 'n tugadh e eis do Alb' e, 's gu' n càireadh e air a' chaisteal féin an Dail-cé e. "Cha dean thu sin gu bràth," ars' an Sasunnach, "coisnidh mi fathast mo lann, mu 'm faigh thus air t-ais a dh' Alba." 'S ann mar sud a bha. 'N uair a thruis an Dùghlasach de chreich na chaidh aig air, thionndaidh e aghaidh gu tuath. Ach 'n uair a ràinig e àite ris an abrar Oterburn, mu fhichead mìl' o chrich Alba, rùnaich e campachadh an sin gun fhios nach tugadh Hotspur oidhirp air a' lann a chosnadh a rìs. Bha 'n cluich co milis 's gu 'm bu mhòr am beud leis an Dùghlasach a leigeadh seachad. Mu anmoch, an dara feasgar an déigh dhoibh stad, bha na h-Albannaich a' gabhail an suipeir, 's cuid air gabhail mu thàmh, 'n uair a chualas àrd-ghlaodh, "Perci, Perci." Bha 'n oidhche soilleir le àirde gealaich. Bha na h-Albannaich an òrdugh co grad 's a ghabhadh e deanamh; sheas na laoich aig a chéile. Chuireadh bratach an t-Sasunnaich mu choinneamh bratach 'an Dùghlasaich. Ach bha triùir aig Hotspur mu 'n aon a bh' aig an Dùghlasach; agus goirid 'an déigh bualadh gu chéile thòisich na h-Albannaich a' dol an coinneamh an cùil. Air faicinn sin do'n Dùghlasach ghabh e tuagh chath' anns gach làimh 's ghlaodh e mach, "Dùghlas, Dùghlas," 's réitich e rathad dha féin troimh an nàmhaid. Ach mu 'n gann a bha sin deanta thuit e sios air a leònadh le trì lotaibh bàsmhor, 's cha bu luaithe a bha e ri talamh na chuir Sasunnach eil' an tuagh troimh 'n cheann aige, 's gun fhios aige co bh' ann. Bha càirdean an Dùghlasaich féin air a chulaobh 's mu 'n cuairt da, agus air tòiseachadh le neart nuadh a' cur air ais nan Sasunnach. Dhlùthaich Sìr Iain Sinclair, a bu charaid dha, ris, 's a' togail a chinn làn fola o'n talamh thuirt e, "Cionnus a tha thu charaid?" "Cha 'n 'eil ach gu meadhonach" ars' an ceannfeadhna, "ach buidheachas do Dhia cha do bhàsaich ach tearc de 'm aithrichean air an leabaidh. Tha mi guidheadh ort mo bhàs a dhioladh, oir tha mo chridhe a dol an laigead na h-uile tiota: tog mo bhratach a tha air an làr o bhàs an uasail a bha ga giùlan,

’s thoir do neach eil’ i; glaodh, Dùghlas! ’s na innis do charaid na do eas-caraid nach ’eil mi ’n ’ur measg.” Air a sin bhàsaich e; thilg iad falluing air a’ chorp, ’s rinneadh mar a dh’ iarr e. An uair a chuala na h-Albannaich an Glaodh-catha, thionail iad timchioll na brataich, ’s bhrùchd iad air ais na Sasunnaich, a thionndaidh an cùl riu ’an ùine ghoirid. Ghlac iad mòran diubh ’n am prìosunaich, a measg an robh Hotspur féin. Thugadh e féin agus sleagh na còmhstri gu ruig Alba. B’ ann mar so a choisinn an Dùghlasach marbh a’ bhuaidh. Thug iad a chorp do Abaid Mhelros, ’s chroch iad sleagh an t-Sasunnaich os ceann na h-uaigh a rinneadh dha.

Bhàsaich Raibeart II. ’an deadh shean aois, anns an fhichead-amh bliadhna de ’rioghachadh. Dh’ fhàg e ceathrar mhac, agus rioghaich am fear bu shine dhiubh, ris an abrar Raibeart III., ’na àite.

---

## CAIB. XVIII.

### RAIBEART III.

Bha trioblaidean gu leòir, araon ’na theaghlach agus ’na rioghachd, aig Raibeart III. ré a rioghachaidh. Bha e còrr ’us 50 bliadhna ’n uair a chrùnadh e. Cha robh e féin freagarrach air son seasamh air cheann airm. Bha ceum bacaich ann, o bhreab a thug each dha ’na òige, ann an spleadh-chòmhrag. Agus mar a bha e socair, neo-bhuaireasach ’na nàdur, cha robh e air son a ghabhail ach co beag ’s a b’ urrainn e de dhragh ri gnothuichibh follaiseach na rioghachd. Bha fear de ’bhràithribh a bha comharraichte geur, dàna, agus teom’ air son ghnothuichean a ghabhail os làimh. Rinn e Diùc Albani do ’n fhear sin, agus dh’ earb e ris, cha mhòr,

riaghladh na rioghachd gu h-iomlan. Rinn e mar an ceudna Diùc Bhòid de 'mhac bu shine féin, agus oighre 'chrùin. Bu le teaghlach nan Stiùbhartach féin eilean Bhòid uile; 's bha mòran fearainn eile ac' an ceann deas Alba, gu h-àraidh 'an Siorrachd Reinfriu. Cha robh Diùc riamh 'an Alba roimh 'n dithis so. Cha robh tiodal ann a b' àirde na Iarla. Bha bràthair eil' aig an rìgh a bha 'na thriath air Baideanach, agus aig an robh riaghladh air taobh 's ear Alba sios gu Gall-thaobh, Bha 'm fear so a' deanamh uiread de chall air feadh na dùthcha mu 'n cuairt, 's gu 'n tug iad Sionnach Bhàideanach mar fhrith-ainm dha. Thug an "Sionnach" tàmhadh air fearann an easbuig Mhuirich gus a chuid féin a dheanamh dheth. Chuir an t-easbuig binn iom-sgaraidh 'an céill an aghaidh an t-Sionnaich air son e bhi 'gleidheadh sealbh air an fhearann. 'Chur a bhinn sin an Sionnach gus an ro thuilleadh buaireis. Dh' fhalbh e le àireamh luchd-leanmhuinn agus loisg e baile Forres, pàirt de 'n eaglais, agus tigh còmhnuidh an àrd-dheacoin. Goirid an déigh sin loisg e bail' Elgin leis na bha timchioll air de eaglaisean 'us tighean luchd-dreuchd na h-eaglais. Chuireadh an lagh sìobhalt as a dhéigh an sin, 's thugadh e gu ni-eigin de aideachadh ùmhlachd. Thàinig e gu eaglais ann am Peirt a dheanamh ùmhlachd, far an do choinnich an rìgh, agus mòran de na h-àrd uaislean ris, agus ghabh iad ris air chumha gu 'n tugadh e làn-riarachadh do 'n easbuig Mhuireach, agus gu 'm faigheadh e maitheanas o'n Phàpa.

Bha mac diolain aig a' Phearsa rioghail so, ris an abradh iad Donnachadh Stiubhart, a bha co dona ri 'athair. Cha bhiodh ann de eachdraidh an fhiùdhalaich so ach ath-aithris air na chaidh innseadh de dhroch ghniomharaibh 'athar féin. Ach cha b' e mhàin gu'm feudtadh a ràdh mu chàirdean an rìgh gu'n robh iad mar mic Sheruiah, ro chruaidh air a shon, ach bha 'chuid mhòr de na cinn-fheadhna Ghàelach mar sin mar an ceudna. Agus tha cuid ag ràdh gu 'n robh Diùc Albani a' comhairleachadh do'n rìgh, a bhi toirt cead doibh cur as da chéile, gus am biodh e ni

b' fhusadh dha féin a rìs treubh sam bith dhiubh a dh' éireadh 'an ceannairc a cheannsachadh. Tha caochladh nithe aig luchd-eachdraidh ga 'n innseadh a tha coslach ri bhi toirt gnùis do 'n bheachd so. Tha ni-eigin cosmhuil ri so anns a' chòmhrag a leig-eadh air aghart 'am fianuis an rìgh 's na ban-rìgh, us mòran uais-lean eile 's a' bhliadhna 1396. Bha clann Chatain, agus clann Dhaibhidh, no clann Chai, a' creachadh 's a' marbhadh a chéile, gun tàmh, ré dheich bliadhna roimhe sud. Agus 'n uair nach gabhadh iad comhairle gu sgur de 'n droch obair sin, fhuair iad cead o 'n rìgh a' chòmhstri a réiteachadh le deich fir fhichead air gach taobh a dhol a chòmhrag ri chéile le claidheamh mòr, 's tuagh-chatha, agus gu 'm biodh urram 'us toiseach aig an taobh a chois-neadh air an taobh cil' an déigh sin. B' ann do 'n aon treubh a bhuineadh an dà mheòir so, Clann Chatain 's Clann Chai, 's be aobhar na còmhstri, co dhiubh a b' urramaich' agus aig am biodh an toiseach ri àm cogaidh. 'N uair a ràinig iad an làthrach a bh' air ullachadh roimh laimh, bha fear de Chlann Chatain air e féin thoirt as gu h-uaigneach, mar gu 'm biodh e coma air son a chuid a bhi aige de ghlòir a' chatha. Cha leigeadh Ceannard Chlann Chai aon duine air falbh gus an àireamh a dheanamh co ionann. Ach thairg fear a mhuinntir a' bhaile, ris an abrar Ean-ruic Uind, e féin do MhacPhearsoin, Ceannard Chloinn Chatain, air leth-chrun gus an cath a chur air Clann Chai. Chaidh sin a a ghealltuinn da, 's thòisich an còmhrag gu geur, guineach. 'N uair a mharbh am fear-tuarasdail so aon duine sguir e; dh' éigh an Ceannard ris ciod a b' aobhar dha sud, an robh eagal air. Thuirt esan nach robh, ach gun d' rinn e seirbhis gu leòir air son leth-chrun. Dh' éigh MacPhearsoin, "Am fear nach cum cunntas air a ghniomharaibh euchdail, pàighear e gun chunntas a chumail ris." Chuir iad so anns an rann, "Am fear nach cunntadh rium cha chunntainn ris."

Thòisich an gille-tuarasdail air obair a mharbhaidh a rìs. 'S ann leis an taobh air an robh esan a chaidh. Mharbhadh naoi fir

fhichead de Chloinn Chai; theich am fear mu dheireadh a bha beò. Mharbhadh naoi fir dheug air an taobh eile. Bha na mhair beò dhiubh air an gearradh 's air an lotadh gu h-uamhasach, ach Eanruic na aonar. Bha esan gu maith air armachadh, 's bha e ro làidir: bu cheird da bhi deanamh dhiollaidean stàillinn, 's theireadh na Gàeil, an Gobha Crom ris. Thug MacPhearsoin an deadh phàigheadh dha.

2. An ùine ghoirid an déigh so, bha caonnag fhuilteach eadar Callum Beag MacLeòid, uachdaran Leòdhais, agus buidheann de na Cataich, 's de Chlann Aoidh, Shrath-nàbhair. Bha Aonghas Mac Aoidh, uachdaran Shrath-nàbhair, air pòsadh piuthar do Mhac Leòid. Bhàsaich esan 's dh' fhag e dithis mac, Aonghas Dubh, 'us Ruairidh Gallda. Rinneadh Uisdean Dubh, bràthair athar do 'n chloinn so 'na oid-iunnsaich orra an déigh bàis an 'athar, 's bha e aig an àm cheudna 'na stiubhart air an cuid fearainn. Chuala MacLeoid gu 'n robh Uisdean Dubh a cumail droch ceann ris a' bhantraich, a phiuthar. Dh' fhalbh e le ceathairn mhaith Leodhasach còmhladh ris a shealltuinn air a phiuthair air los ceartas fhaicinn aic' a dheòin no 'dhaindeoin. 'S e 's coslaiche nach tàinig MacLeoid 's Uisdean Dubh MacAoidh gu còrdadh idir. Co dhiù, dhealaich MacLeoid ris 'am feirg mhòir, 's thoisich e air losgadh 'us fàsachadh pairt de Shrath-nàbhair, 's thog e mòran creiche, crodh us caoraich, leis an d' fhalbh e gus an aiseag gu ruig Leòdhas. Ach chuir Clann MhicAoidh a dh' iarraidh cuideachadh o 'n Iarla Chatach, ris an robh iad 'an sìth 's an àm sin mar nach b' àbhaist. Chuir an t-Iarla Alastair Muireach na Cùbin le dream de dhaoine tapaidh a chòmhnadh muinntir an t-Srath. Chaidh na Caoidhich 's na Cataich le chéil' air tòir MhicLeòid, 's rug iad air aig Tuiteam Turbhigh, anns a' chrìch eadar Cataobh 'us Ros. Thòisich iad an toiseach air an spréidh a thoirt o chéile, mar bhitheas buachaillean a' deanamh air a' phunntair. Agus 'n uair nach robh na Leòdhasaich a cur rompa speir de 'n chreich a leigeadh as, bhuail iad air a chath, a bha mar tha Sir Raibeart Gordon ag ràdh, fada, guineach

fuilteach, teagmhach. Ach 's ann air MacLeòid a chaidh. Mharbhadh e féin 's na h-uile duin' a bha còmhladh ris, ach aon fhear a thàinig dhachaidh 's a bhàsaich leis na lotaibh a fhuair e. Fhuair a bheag no mhòr de mhuinntir an t-Srath air ais beò leis an spréidh.

3. Ach cha robh trioblaidean air bith 's an rioghachd co cianail riu sud a bha 'n teaghlach an rìgh féin. 'Cha robh clach gu 'n tionndadh aig Diùc Albani a dh'fheuchainn am faigheadh e 'n rioghachd gu h-iomlan da féin 's da theaghlach. Agus mar sin, dh'fheumadh e mic an rìgh a chur as a rathad. Bha Diùc Bhòid, oighre dligheach a' chrùin, 'na dhuin' eutrom, car ceannasach agus beothail 'na spiorad. Bha Albani 'deanamh na b' urrainn e gu droch inntinn a thogail eadar am mac sin agus 'athair. Ach smuainich an rìgh 's a' bhan-righ na 'm pòsadh an Diùc òg gu 'n tigeadh e gu bhi ni bu shuidhichte. Cha b' urrainn Albani cur an aghaidh so, ach a mhàin gu 'm b 'e féin a dh'fheumadh còrdadh a dheanamh air son a' phòsaidh. Agus b' e 'n rian a ghabh e nach feudadh am prionns' a phòsadh ach nighean a' Mhorair is mo bheireadh seachad de airgiod aig àm a' phòsaidh. B' e Iarla Mharch is mò 'thairg de airgiod 'an toiseach, agus rinneadh réiteach eadar a nighean-san agus an Diùc; ach an déigh sin thairg an t-Iarla Dùghlasach barrachd, agus thug iad air a' phrionns' òg gealltuinn a' bhan Dùghlasach a phòsadh. B' i piuthar an righ màthair a' chinn-feadhna so; agus bha e nis air son a nighean a phòsadh ri oighre na righ-chaithreach. Ann an droch uair chaidh am pòsadh a dheanamh. Ach bha 'm prionns' 'an déigh sin mar a bha e roimhe. Thug Albani an sin a chreidsinn air an righ gu'm b' fheaird am prionnsa beagan cìosnachaidh a dheanamh air le 'chur 'am priosun greiseag bheag. Dh' aontaich an rìgh bochd gu h-eagalach, 's gu teagmhach ri so, leis gach droch thuaileas eile bha 'bhràthair ag innseadh dha. Fhuair Albani cead-rìgh, no barantas, air son am prionns' a chur an làimh. Chaidh an t-òganach a chur an làimh, 's gun an-amharus sam bith aige c'ar son. Rinneadh priosunach dheth 'an Caisteal Falcland, a

bu le Albani. An ceann chùig là deug fhuaradh a chorp an sin air a leigeadh bàs do 'n ghort. Ghiùlaineadh an corp air falbh, 's dh' adhlaiceadh e gu folchuidh 'am Monasteri Lindores, 's fhuair na mortairean iomradh air a sgaoileadh aig an àm, gur h-ann le tinneas cuim a bhàsaich e.

4. Goirid roimhe sud bha Eideard III. Shasuinn air bàsachadh; agus mar a bha 'mhac, am Prionnsa Dubh, air bàsachadh roimhe féin, thàinig 'ogha, Richard II., thun na caithreach; agus e aon bliadhna deug a dh' aois. Ach an déigh do 'n rìgh dhligheach so a bhi trì bliadhna fichead a' rioghachadh, dh' éirich Diùc Lancastair, oighre bhràthar 'athar, 'an ceannairc 'na aghaidh, agus fhuair e aonta na Pàrlamaid gus a chur dheth 'n chaithir. Chuireadh Richard an sin 'am prìosun far an do mhortadh e gu h-uaigneach goirid an déigh sin, agus ghabh Diùc Lancastair crùn Shasuinn da féin fo ainm, Eanruic IV. Thachair so 's a' bhliadhna 1399, agus le sin thòisich an cogadh fuilteach, maireannach ud eadar teaghlach Lancasteir agus teaghlach Iorc, ris an abrar cogadh nan Ròsan, a tha co ainmeil 'an eachdraidh Shasuinn.

5. Ach gu pilltinn ri rìgh bochd Alba. Tha e coslach gur h-ann a' chuid 's a' chuid a thuig Raibeart III. gur bàs ainneartach a fhuair a mhac. Ach ged a bhiodh e air a làn thuigsinn o'n toiseach, bha fios aige gu'n robh a bhràthair 's a luchd-cuideachaidh ro chruaidh air a shon, 's nach deanadh e ach an gnothuch ni bu mheasa dha féin le oidhirpeachadh air a thoirt gu ceartas. Bha e aithnichte gu leòir dha nis gur h-e bha 's an amharc aig Albani an crùn fhaotainn da féin 's da theaghlach. Bha aon mhac eil' aig an rìgh air an robh Seumas, an ceud fhear de na Seumasan. 'S e smuainich e féin 's a' bhan-righ air an òganach a chur air falbh gu cùirt rìgh na Frainge, far am faigheadh e ionnsachadh iomchuidh do'n inbh' àird 's an robh e, agus 'am biodh e tearuint' o ais-innleachdaibh bhràthar-athar. Rinn iad ullachadh air son a chur air falbh co cabhagach, 's co uaigneach 's a ghabhadh deanamh; ach mu'n d' fhuair an soitheach a bha gus

am prionns' a ghiùlan fo sheòl 's fo astar, thuig Albani an rud a bh' ann, 's gu'n robh 'n t-eun air lunn a bhi gu sgiobalt' a mach as a lìon féin. Ach an aon ni a ghabhadh deanamh a nis rinn se e gu cabhagach; ghrad chuir e teachdaire 'thoirt sanas do rìgh Shasuinn. 'N uair a ràinig an soitheach 's an robh am prionns' oirthir Norfoc, bha càbhlach beag Sasunnach a' feitheamh oirre. Ghlac iad i, 's thugadh Seumas òg 'am fianuis Eanruic IV. Thog Iarla Annain, ris an robh am prionns' an earbsa, *Protest* 'an aghaidh so mar ni mi cheart, a chionn gu 'm b' àm sìth a bh'ann, 's gu'r h-ann air gnothuch siochail a bha iad. Ach fhreagair Eanruic, o'n a thachair an ni nach bu chòir a bhràthair air caithir Alba bhi air a mhealladh. Ma bha e 'g iarraidh na cainnt Fhrangaich a theagasg da mhac, gu'n robh eòlas maith aigesan air a' chainnt sin, 's gu'n tugadh e leasan Frangach dha co maith ri fear sam bith eil', agus nach b' urrainn an t-òganach tuiteam 'an làmhaibh a b' fhearr. Ged a thuirt Eanruic so uil' 'an rathad sgeigeil, thachair e 'n riaghladh an fhreasdail gu 'n d' fhuair Seumas iunnsachadh de na h-uile seòrsa, co maith aig cùirt Shasuinn 's a gheibheadh e 's an Fhraing, no ni b' fhearr. Cha leigeadh Eanruic á sud e. 'N uair a chuala rìgh Alba gu'n robh 'aon mhac 'na phriosunach an Sasunn, 's a dh' aithnich e gu'n robh so, mar gach olc eil', air a thoirt mu'n cuairt tre chuilbheartachd a bhràthar féin, bhris a chridhe, 's cha do thog e ceann riamh tuillcadh. Bhàsaich e air an ath bhliadhna, 1406.

## CAIB. XIX.

### TAINISTEARACHD ALBA.

FHUAIR Albani a nis an ni gus an robh e 'g iarraidh o cheann fada, rioghachd Alba dha féin, cha b' ann gus a riaghladh, ach a h-an-riaghladh. Fhad 's bu bheò mac a bhràthar aig cùirt rìgh Shasuinn, cha bu dàna leis tàmhadh a thoirt air a' chrùn. Ach bha e 'na rìgh, co cinnteach ri Eanruic IV. féin, 's na h-uile seadh ach an t-ainm. Fhuair Albani, agus Eanruic IV. an cumhachd tre na h-aon mheadhonaibh—le ain-neart a chleachdadh a thaobh an dlù-chàirdean a bha seasamh 'na 'n rathad. 'S maith a thuigeadh an dithis a bha 'n sud a chéile. Bha fios aig Eanruic nach robh ni air domhan bu lugh' air Albani na gu 'n leigteadh dhachaidh air Seumas òg Stiùbhart. Agus uime sin bha e ga chumail mar bhòcan os a cheann gu eagal a chumail air ach am biodh e 'na choimhearsnach sìochail. Agus bha buaidh an eagail ud, an caochladh dhòighibh, ri fhaicinn air Albani. Ma b' fheudar dha air uairibh a bhi, air sgàth coslais a' cumail suas còmhstri ri Sasunn air son ni-eigin de thoileachadh a thoirt do na Morairibh Albannach, bha e ri fhaicinn aig gach àm dhiubh sin gu'n robh e ga chleachdadh féin air a leithid de dhòigh 's nach faigheadh Sasunn ach co beag calla 's a b' urrainn e o bhriseadh a steach nan Albannach. Anns a' bhliadhna 1405 chuireadh an ceud mhairtireach gu bàs 'an Alba leis na Pàpanaich, air son theagasgan an Ath-leasachaidh, mar a dh' fheudtadh ràdh riu. Bu Shasunnach an duin' a dh' fhuiling aig an àm sin. Aon de dheisciobuil Uiclif. B'e 'ainm Iain Resbidh. Bha e 'teagasg nach b' e 'm Pàpa Fear-ionaid Chriosd air thalamh; agus nach bu chòir duin' aig an robh caitheamh beath' ain-diadhaidh a bhi 'na

Phàpa. B'e losgadh am bàs a dh' fhuiling e. Ach bha mòran troimh' chéil' 'an Alba féin fhad 's bu bheò Albani. Bha so ag éiridh o'n aon aobhar ris gach ceannairc bheag eil' a thachair ri linn an dithis righrean a chaidh roimhe; b' e sin, nach robh mòran eagail air na tighearnan cumhachdach rompa, no mòran urraim doibh. Bha ni bu ro lugh' urraim aca do Albani. Agus tha ri chur as a leth gu 'n robh e leigeadh cus de 'n toil féin leis na daoinibh sin, ged a bha e, gu coitchionn, a' cumail ceartais a measg dhaoine bochda. Ach 's e ni bu ro chomharraichte 's bu challail' a thachair ré a thàinistearachd, a' cheannairc fhuilteach a rinn tighearna nan eilean 's a' bhliadhna 1411, agus air son an robh 'n urra mhòr sin a' smuaineachadh gu 'n robh deadh aobhar aige. Fhuair aon de Iarlachan Rois bàs gun fhàgail ach aon nighean a bha pòsda ri Sìr Ualter Lesli. Bha dithis chloinn' aig Sìr Ualter—Alastair, a thàinig an déigh sin gu bhi na Iarla Rois, agus Mairireat a phòs Tighearna nan Eilean. Phòs Alastair, Iarla Rois, nighean do Dhiùc Albani; agus cha robh duine cloinn' aigesan ach aon nighean—Euphemia, ban-Iarla Rois. Ach chaidh a bhan-tighearna sin 'na h-òige steach do chomunn nan Cailleachan-dubha, 's dh' fhàg i Iarlachd Rois, aig bràthair a màthar, Iarla Bhuchain. Cha 'n 'eil teagamh nach robh Morair nan eilean a' faicinn làmh Albani anns gach car dhiubh sud. Ach co-dhiù chuir am Morair a steach air son Iarlachd Rois fhaotainn da mhnaoi féin, mar an t-oighre dligheach, 's a' tagairt nach robh còir sam bith aig Iarla Bhuchain air ni a bhuineadh do theaghlach a mhnà-san, 's nach robh còir aig an òig-mhnaoi a leig dhith an saoghal, air an oighreachd mhòir ud a thoirt seachad do neach nach buineadh do 'n teaghlach idir. Ach cha 'n éisdeadh Albani ri cùis-thagairt fhir nan eilean. Bha e air son an dà Iarlachd, le 'n tiodalaibh, a bhi aig a mhac féin. Thog an t-eileanach an sin suas bratach na Ceannairc. Chaidh e 'n comh-bhoinn ri Sasunn as an robh e gu càbhlach fhaotainn bu chumhachdaiche na càbhlach Alba. Agus thog e deich mìle saighdear, a chuir e fo làn armachd, le bogha 's dòrlach, a reir nòis nan eilean, agus leis an do ghabh e

sealbh air Iarlachd Rois dha féin, a' cur air theicheadh nan uil a bha seasamh roimhe. A thuilleadh air feadhainn eil' a sheas roimh 'n Mhorair, thug Aonghas Dubh MacAoidh, le àireamh de luchd-leanmhuinn deannal maith air; ach ghlacadh Aonghas féin 'na phriosunach, 's mharbhadh mòran de 'luchd-leanmhuinn a measg an robh a bhràthair. Ghabh Morair Dòmhull an sin air aghart thun a mhachair Ghallda, gu Abaraidhean a losgadh, mar bhagair e roimhe sud. Cha robh ni no neach a' coinneachadh ris a b' urrainn bacadh a chur air. Fhuair e leasachadh mòr sluaigh timchioll air Inbhernis. Ach'n uair a bha e teannadh ris a' bhaile a' bha e gu 'sgrios, thaghadh àireamh maith shaighdearan fo chomannda Iarla Mhàrr. Bha Probhaist Abaraidhein 'us àireamh maith de mhuinntir a' bhaile 's an armailt Ghallda. Choinnich na Gaill 's na Gàeil a chéil' a tuath air Abaraidhean, aig amhainn Urui, dlùth air baile beag ris an abrar Harlagh. Thug Deasaich 'us Tuathaich na h-aon rioghachd deannal eagalach air a chéil' an sin. Bha na Gàeil mòran ni bu lionmhoir', ach bha na Gaill ni b' fhearr air an armachadh. Thuit mòran air gach taobh, a measg an robh Probhaist Abaraidhein agus mòran a mhuinntir a' bhaile. Ach ghleidheadh bratach a bhaile, 's thugadh air ais i, reubta agus dearg le fuil. Tha i ri faicinn fathast 'an Talla an t-sean bhail' ud. 'N uair a thàinig an oidhche, 's a bha na laoich air an sàrachadh le obair an là, luidh Iarla Mhàrr 's na bha beò dheth na Gaill air an àraich. Cha b' urrainn iad dol ni b' fhaide, bha iad làn lotan 'us chreuchdan. 'N uair a shoilleirich a' mhaduinn an ath là chunncas gu 'n robh na Gàeil air togail air falbh, 's nach robh iad air son tuilleadh còmhraig aig an àm sin. Chuireadh blàr Harlaigh air a 24 là de mhios-meadhonach an t-samhraidh, 1411. 'N uair a chuala Diùc Albani mar bha, thog e féin armailt air cheann an deachaidh e air tòir an eileanaich, gus a thoirt gu géilleadh. Bha neart Mhorair Dòmhull air a bhriseadh, 's cha robh e ach a' cumail air falbh mar a b' urrainn e. B' eigin da Iarlachd Rois a' leigeadh seachad, agus aideachadh a bhi 'na iochdaran umhal do chrùn Alba, agus riaraichte leis na bh'àige de fhear-

ann, agus braighde-gill a thoirt seachad mar dhearbhadh air a dheadh chaitheamh-beath' an déigh sud. Chaidh cùmhnantan a sheulachadh eadar na pàirtidhibh, a réir a' chòrdaidh so, aig ceann Lochgilp, 'an Siorrachd Earraghàeil.

3. A' bhliadhna an déigh blàr Harlaigh, fhuair Alba a ceud Oil-thigh, no Collaist. B' e so oil-thigh Chill-rìmhinn. Cha 'n fhaigh-eadh iad ni sam bith de 'n t-seòrsa so 's na linnibh ud gun chead a Phàp', air son a chur air chois air an costas féin. 'N uair a thàinig an teachdair, a chuir easbuig Chill-rìmhinn a dh' iarraidh cead a Phàp' air ais as an Ròimh a' giulan làn chead o'n Phàp' air son an oil-thigh a chur suas, bhuail iad na cluig le aoibhneas 'us aighear. Bu tioram, falamh, crion, am fòghlum a bha na sagartan a' toirt seachad 's an oil-thigh ré iomadh bliadhn' an déigh a chur suas. Ach cha mhaith a bhi deanamh tàir air là nan nithean beaga. Thàinig e 'n déigh sin gu bhi ro fheumail do 'n rioghachd.

4. Bhàsaich Diùc Albani air an 3 là de dhara mios an fhoghair, 1419, agus bha e air a leantuinn 's an tàinisteireachd le 'mhac-Murchadh, dara Diùc Albani. Bha e so air tighinn gu greis mhaith de aois mu 'n tàinig e dh' ionnsuidh na tàinistearachd, agus bha mhic air fàs suas. Bha eachdraidh na rioghachd a' ruith 's a' chlais ghnàthaichte ré na h-ùin' a bha esan air ceann an riaghlaidh. Cha do thachair nithe àraidh sam bith an taobh stigh de chriochan na rioghachd féin. Ach tha mòr iomradh 'an eachdraidh an ama so air cruadal 'us gaisge cuid de na h-Albannaich an tìribh eile na Roinn-Eòrpa; gu h-àraidh 'an cogaidhibh na Frainge. Ach mar nach buin sin gu h-àraidh do eachdraidh Alba, cha bhi sinn a' leud-achadh air. Cha robh Diùc Murchadh aon chuid co maith no co olc ri 'athair. Cha robh e co cuilbheartach no co seasmhach ris. Bha e furasd a mhealladh. Agus a measg cuid eil' a bha deanamh tàir air air son sin, bha mhic féin a' taisbeanadh eas-ùmhlachd dha. Agus tha 's an aithris gu 'm b' e sin an t-aobhar àraidh a thug air aontachadh ris an oidhirp a thoirt air Seumas, righ dligheach na h-Alba, fhaotainn air ais as a' bhraighdeanas. Rinn a mhic cleasachd

mhi-mhodhail, thàireil 'na fhianuis, air son an do bhagair e orr', o nach gabhadh iad comhairl' uaithe-san, gu 'n tugadh esan maighstir dhachaidh orr', a riaghladh gu maith teann os an ceann uile. Riamh o 'n là sin shocraich e 'chridh' air mac bhràthair athar fhaotainn dachaidh gu caithir a shinnsir. Bha cùirt Shasuinn 's an àm so air tighinn gu bhi ni bu chàirdiche. Bha Eanruic IV. a rinn priosunach do Sheumas, air bàsachadh 's a' bhliadhna 1413, agus a mhac Eanruic a rioghachadh 'na àite. Bha Seumas air pòsadh nighean Iarla Shomerset a bha 'n dlù-dhàimh do theaghlach rioghail Shasuinn. Agus bha luchd-riaghladh 'na rioghachd sin a' meas gu 'm biodh e 'na choimhearsnach maith dhoibh a thaobh e bhi 's an dàimh sin riu. Agus mar sin dh' aidich iad a bhi toileach air Seumas a leigeadh dhachaidh gu 'dhùthaich féin, ach a mhàin air a' chumha gu 'm feumadh Alba bribid beag a phàigheadh air son na chost Sasunn ris ga fhòghlum, 's ga bheathachadh rè ùine co fada. Chuireadh an cunntas so a steach gu Pàrlamaid Alba. Cha robh ann ach dà fhichead mìle Punnd Sasunnach, a bha co maith ri dheich uiread sin de airgiod an là 'n diugh. Chaidh bailtean Dhuneidin, Pheirt, Dhundeagh, agus Abaraidhean 'an urras air gu 'm biodh an t-suim so air a pàigheadh, 's mar sin phill Seumas gu dùthaich 'us lùchairtean a shinnsir an ceann a naoi bliadhna fichead a dh' aois, an déigh a bhi ochd bliadhna deug 'na bhraighdeanach aig cùirt Shasuinn.

## CAIB. XX.

### SEUMAS I.

Chaidh Seumas I. agus a' bhan-righ a chrùnadh 'an Scoinn' air an ceud là fichead de cheud mhìos an t-samhraidh, 1424, agus rùnaich e co luath 's a shuidh e air a' chaithir tòiseachadh air athleasachadh a thoirt air aghaidh feadh na rioghachd gu h-iomlan. O bhàsaich rìgh Raibeart bha na cinn-fheadhna 's na h-àrd-uaislean air fàs co ceannasach 's nach tugadh iad ach an tomhas ùmhlachd a thogradh iad féin do'n lagh shìobhalt. Bha 'chuid mhòr dhiubh sud a' gabhail brath air an-fhainneachd nan rìghrean a lean 'na dhéighsan, agus ni's ro mhò na sin air an dà thàinistear. Chuir Seumas roimhe nach giùlaineadh e le sud ni b' fhaide; an dara cuid gu'n cuireadh e fodha na ceannaircich ud, no gu'n cuireadh iadsan esan fopa. Fhuair Seumas 'an Sasunn am fòghlum a b' fhearr a bha ri 'fhaotainn 's an linn ud, agus bha comasan inntinn aige mar dhuin', air son feum a dheanamh dheth na chunnaic 's na dh'fhòghlum e. Thòisich e gu riaghailteach ach gu h-eagallach air obair an ath-leasachaidh. Ghairm e Pàrlamaid cruinn 'am baile Pheirt, air son comhairl' a thoirt mu nithibh a bhuineadh do'n rioghachd. 'N uair a bha iad uil' air tional, agus gu deas-bhriathrach, 's gu neo-umhaileach a' comh-labhairt mu ciod bu chòir a dheanamh, chuairtich feachd armaicht' an tigh 's an robh iad cruinn, 's chaidh sea duine fichead de na Morairean co cumhachdach 's a bha 's an tìr a ghlacadh 's a chur 'am priosun. 'N am measg sin bha Murchadh, Diùc Albani, agus a dhithis mac, agus Iarla Lenocs, 'athair-céile. Aig an àm cheudna, bha buidhnean shaighdearan air an cur air leth gu ionnsuidh a

thoirt air na daingnichibh làidir a bh' aig cuid de na morairean bu cheannairich am feadh a bha iad féin o'n bhail' aig a' Phàrlamad. Agus o nach robh smuaineachadh sam bith aca roimh làimh air ciod a bha 's an amharc aig an rìgh, fhuair e sealbh air na caisteal aibh ud uile gu furasd, 's gun dòirteadh fola. Chuir ealamhachd nan gluasadan sin eagal 'us uamhas air mòran a bha cleachdta ri bhi cur an neo-shuim òrdugh sam bith a gheibheadh iad o rìgh no o Thàinisteir. Chaidh Diùc Albani, a dhithis mac, agus athair-céil' a dhìteadh, agus an cur gu bàs còmhladh, leis a' cheann chur dhiubh. Bu ghniomh cothromach, gun teagamh, ceud Diùc Albani a thoirt gu deuchainn, 's a dhìteadh gu bàs; thoill e sin. Ach bha esan air dol far nach ruigeadh dioghaltas duin' air. B'iad na cùisean dìtidh a bha 'n aghaidh an dara Diùc agus a chuid mac gu'n d' rinn iad mi-ghnàthachadh air an ùghdarras rioghail ri àm dha bhi 'na Thàinisteir. Ach tha daoin' a' cur' an teagamh gu'm bu ghniomh ceart a mhac 'us mic a mhic a chur gus bàs air son nithe ain-dligheach de 'm feudadh iad a bhi ciontach. Bha na h-òganaich na'n daoinibh àrda, flathail, 's bha tomhas de chomh-fhulangas ri fhaicinn a measg an luchd-amhairc 'n uair a chuireadh an ceann diubh. Ach 'n uair a dhìrich Iarla Lenocs an sgàlan, 's a chuir e 'cheann air an ealaig, thàinig goirseachadh 'us grath a measg an t-sluaigh, a bha 'taisbeanadh gu'n robh iad diombach. Bha 'n t-Iarla ceithir fichead bliadhna, 's bha 'fholt air gealadh. Bu shealladh sgreataidh a leithid de cheann fhaicinn làn fola; agus cha 'n fhurasd a dheanamh a mach a nis ciod na coirean a bha ri 'n cur as a leth.

2. 'An déigh laghanna maith fhaotainn troimh 'n Phàrlamaid, chuir rìgh Seumas aghaidh air a' Ghàeltachd, a bh' air dol dheth a rian buileach, le cleachdaidhibh mi-laghail cuid de na cinnfheadhna. Ghairm e coinneamh Pàrlamaid 'an Inbhernis, 's a' bhliadhna 1427, agus chuir e fios air na cinn-fheadhna Ghàelach a b' ainmeil' iad 'ga choinneachadh 'an sin. Bha Aonghas Dubh MacAoidh Shrath-nàbhair air togail mòran creich' 'an cearn'

àraidh de Ghall-thaobh, goirid roimhe sud. Chuir e féin 'us dream lionmhor a' mhuinntir an àite sin blàr aig àite ris an abrar Harpisdail. Chaidh mòran a mharbhadh air gach taobh; ach o'n a thearuinn Aonghas féin 'us roinn mhaith de 'chuid daoine, lean e air togail chreachan mar roimhe sin. Thionail na cinn-fheadhna gu ruig Inbhernis, co dhiùbh a b' eagal peanais o'n rìgh na'n diùltadh iad, no dùil gu'n gabhadh e gu caoimhneil riu, 's gu'n tugadh e làn mhaitheans doibh, a thug orra sin a dheanamh. Ach co luath 's a chaidh iad a steach do'n talla 's an robh 'Phàrlamaid cruinn, chaidh dà fhichead diubh chur an làimh, 's an druideadh 'am priosunaibh fa leth, le òrdugh an rìgh. Cha 'n fhaigheadh iad cothrom aon a chéile, no aon de'n luchd-leanmhuinn fhaicinn. Bha Aonghas Dubh MacAoidh, 'us Alastair Dòmhnullach, morair nan eilean, agus a mhàthair, ban-Iarla Rois, a measg na muinntir a chuireadh 'an làimh. Chuireadh iad sin uile fo dheuchainn air son am beatha, agus chaidh an fheadhainn bu ro chiontaiche dhiubh a chur gu bàs. Fhuair Fear nan eilean 'us Aonghas Dubh cead an cois', an déigh an cumail greis na 'm priosunaich. Ach b' éigin do Aonghas a mhac, Nial, a thoirt seachad mar gheall air gu 'n cumadh e 'n t-sith an déigh sin. Rinneadh priosunach de Nial 's an sgeir mhara ris an abrar am Bas, far an do chumadh àireamh bhliadhnachan e, 's air son an d' fhuair e 'n t-ainm Nial Basa Mac Aoidh. Dh' éirich Alastair Dòmhnullach nan eilean 'an ceannairc a rìs, co luath 's a phill an rìgh do 'n taobh deas. Thog e deich mìle duine 's na h-eileanaibh agus 'an Ros; leis an fheachd làidir so loisg 'us dh' fhàsaich 'e roinn mhòr de 'n dùthaich, agus gu h-àraidh fearann a' chrùin, ris an robh fearg mhòr aige; agus loisg e gu làr baile Inbhernis, a bha na bhaile rioghail. Ach thionail an rìgh armailt lionmhor air ceann an deachaidh e 'n dara uair do 'n Ghàeltachd a' ruagadh a cheannairceich so. Thàinig e co grad air fear nan eilean aig Lochabar 's gu 'n do ghlacadh le clisg' e. Ach rinn Alastair air son e féin a dhionadh le còmhrag mar a b' fhearr a b' urrainn e. Mu'n tàinig na laoich gu ionad tharruing lann, theich

na Camshronaich agus Clann Chatain gu taobh an rìgh 's mar a chaidh taobh Alastair a lagachadh co mòr leis an treigsinn ud, cha do sheas e fad sam bith ri armailt an rìgh. Lean iad an t-eileanach bochd co teann 's an ruaig 's gu 'n d' aithnich e nach robh dol as aige. Chuir e teachdaireachd thun an rìgh a dh' iarr-aidh maitheanais, agus a' gealltuinn gu 'm biodh e 'na iochdaran umhal, dìleas as a dhéigh sud. Ach cha 'n éisdeadh an rìgh ris. Thug e teann òrdugh da chuid oifigearaibh Alastair a ghlacadh, 's gun deigh a chur gu bàs. 'N uair a dh' aithnich an t-eilean-ach nach robh dol as ann o shior leanmhuinn a luchd-tòrachd, rinn e air son e féin a thilgeadh air tròcair an rìgh 'an dòigh co iriosal 's air am b' urrainn e smuaineachadh. Ghoid e do Dhun-eidin co uaigneach 's a b' urrainn e, agus thaisbean se e féin 'am fianuis an rìgh 's na ban-rìgh air Didomhnaich-càsg, ann an eaglais Holirud, 'n uair a bha iad ag aoradh fa chomhair na h-altrach, air an cuairt-eachadh le àrd-uaislibh na cùirte. Cha robh gruag no bonaid air Alastair, no armachd no breaghachd sam bith; bha ghàirdeana 's a luirgnean dearg lomnochd. Cha robh mu 'cholainn ach aon fhill-eadh plaide, agus bha claidheamh rùisgt' aige 'na làimh, agus a' cumail a' chlaidheamh air a roinn, thairg e 'n dòrn-chur do'n rìgh, a' tuiteam air a ghluinibh 'na fhianuis. Rinn a' bhan-rìgh 's na h-ard-uaislean uiread de aslachadh air an rìgh 's gu 'n robh e air aomadh gu beath' an truaghain a chaomhnadh. Ach chuir e air ball 'na phriosunach e do Chaisteal Thuntalla, fo churam Iarla Aonghais. Ach thaisich an rìgh goirid an déigh sin agus thug e 'shaorsainn do Alastair an déigh a chumail bliadhna 'na phriosun-ach. Fhuair a mhàthair, ban-Iarla Rois, a saorsainn aig an àm cheudna. Thachair so 's a' bhliadhna 1429.

3. Am feadh a bha mòrair nan eilean 'na phriosunach, thog Dòmhull Ballach caraid dha, feachd lionmhor 's na h-eileanaibh, agus air tìrmòr na Gaeltachd an iar, leis an d' rinn e mòran call' air feadh na dùthcha. Chuir e air theicheadh Iarla Mhàrr 'us Iarla Ghall-thaobh le àr mòr aig Inbherlòchaidh. Ach thàinig

feachd lionmhor a bhuineadh do'n rìgh, air ann an sin, agus dh'fhàg Dòmhull 'armailt air a' bhad, 's theich e do dh'Eirinn, far an do mharbhadh e goirid 'an déigh sin.

4. Ach mu'm fàg sinn eachdraidh na Gàeltachd 's an rioghachadh so, feudar aon saimpleir fathast a thoirt air a' mhi-riaghailt agus an troimhe-chéil' a bh'anns a' chuid sin de 'n rioghachd. Thug creachadair comharraichte d'am b' ainm Dòmhull Ros, air falbh, a measg nithean eile, dà bhoin o bhantrach bhochd 'an Siorrachd Rois. Ann an searbhadas a spioraid air son an fhòirneirt a rinneadh oirre, bhòidich i nach beanadh bròg da 'cois gus an ruigeadh i 'n rìgh, 's gu'n innseadh i le 'beul féin da ciod an t-ana-ceartas a fhuair i. Thàinig so gu cluas bhraidein. "Is bòid bhrist' a bhitheas an sin," ars' an t-uamhair. Thug e ma'n airidh greim a dheanamh air a' bhoireannach, agus crùidhean eich a thairingneachadh air a bonnaibh le gobha. "Nis," arsa Dòmhull, "rach do Dhuneidin co luath 's is urrainn thu." Cha do rinn so ach a cur thuige ni bu ro mhò gus a bòid a choimhlionadh. Cho luath 's a shlànuich a bonnan chaidh i do'n taobh deas. Fhuair i cothrom an rìgh fhaicinn, 's dh'innis i 'n réidh sheanachas da mar a rinn Dòmhull oirre. Ghrad chuir an rìgh òrdugh gu Siorraimh na Siorrachd 's an robh e, Dòmhull a chur da ionnsuidh gu ruig Peirt. 'An ùine nach robh fada bha Dòmhull 'us dà chompanach dheug nan seasamh air beulaobh an rìgh. Thugadh binn am bàis a mach. B' e 'n dòigh bàis a fhuair Dòmhull féin an ceann a chur dheth. Chrochadh an dà fhear dheug eile.

5. Mu'n àm so bha Pòl Cragh a' tarruing air' an t-sluaigh 'an taobh deas Alba gu teagasgaibh an Ath-leasachaidh. Bu léighmisionairi am Pòl so, a chuir càirdean na fìrinn a nall á rioghachd Bhohemia, gus na h-Albannaich bhochd a theagasg 'an eòlas na fìrinn. Bha àireamh ann aig an robh cuimhne air teagasgan Resbi, agus a fhuair maith dhiubh. 'S e 's coslaiche gur h-ann air iarrtus na muinntir sin a chuir Criosduidhean Bhohemia, am fear so a nall. Ged is ann 'an rathad folchuidh, 'an comh-cheangal ri bhi

'toirt seachad chungaidhean leighis do'n chorp, a bha e 'g oidhirpeachadh slàint' an t-soisgeil a chur fa chomhair neach sam bith a thigeadh 'na rathad, gidheadh 'an ùine nach robh fada tharruing e aire nan sagartan Pàpanach aig an robh an sluagh fo'm meòraibh. Thugadh Pòl Cragh fa chomhair an Fhir-cheasnachaidh Phàpanaich, Prior Laurence á Lindores, an dearbh dhuin' a chuir Resbi gu bàs. Dhion am Bohemianach gu duineil na teagasgan a bha e 'cur fa chomhair an t-sluaigh; ach cha b' aithne do'n chùirt aig an robh e tròcair. Cha 'n aidicheadh Pòl mearachd, ach b'urrainn e bàsachadh. Dheinn iad peileir ùmha steach 'na bheul gus nach cluinnteadh focal uaith' aig a bhàs. Threòraich iad an sin e 'dh'ionnsuidh a' bhàis-theine, 'an Cill-Rimhinn—an ceud teine de'n t-seòrsa so a chaidh fhadadh 's a' bhail' ainmeil ud. So an di-bheatha 'thug Alba dhorcha do theachdaire na sìth á tir chéin.

6. Ach ged a b' fheumail do'n rioghachd an duinealas 's an lethbhreitheachd leis an robh Seumas a' frithealadh ceartais anns gach cearna, 's a measg gach inbhe, bha sin a' dùsgadh suas mòran mi-ruin 'us naimhdeis 'an aghaidh a phearsa féin a measg cuid air an robh an ceartas a' deanamh greim, o àm gu h-àm. Agus thòisich cuid diubh sin a' dol 'an comh-bhoinn a nis air son a bheath' a thoirt deth, agus aon de theaghlach bhrathar-athar, Diùc Adholl, a chur air a' chathair 'na àite. Bha fear àraidh, Sir Raibeart Greumach, co dàna 's gu 'n do chomhairlich e 's a' Phàrlamaid an rìgh a chur an làimh, 's a chur am priosun air son co cruaidh 's a bha e air luchd-deanamh uilc. Rinneadh peanas air a' Ghreumach air son na cainnt' ud, agus thugadh uaithe 'chuid fearainn uile. 'An sin rùnaich an uilebheist air dioghaltas. Theich e do bheanntaibh na Gàeltachd, 's chuir e teachdaireachd thun an rìgh, gun do thilg e dheth na h-uil' ùmhlachd dha, 's gu'n robh e ga mheas féin aig saorsainn a bheatha thoirt deth, na'm faigheadh e 'n cothrom. Fhuair an ceannairceach ud mòran eile de dhaoinibh inbheach a cho-aontaich ris an droch ghniomh. Cha do chuir an rìgh cùram sam bith 's a' bhagradh ud. Chuir e

seachad a' bhliadhn' ùr, 's deireadh a' gheamhraidh 'am baile Pheirt. Cha robh àite 's a' bhaile sin freagarrach ris a' chùirt a bhi 'tàmhachd ann, ach tigh mòr Mhanach, a bh' air a thogail am meadhon lis mhòir, air taobh a muigh a' bhail', agus a bha cuairtichte le dìg mhòir, dhomhain. Bha seòmradair an rìgh féin 'na aon de 'n luchd comh-bhoinn. Air an fhicheadamh là de cheud mhìos an earraich rinn iad air son an rìgh a mhortadh. Fhuair an seòmradair glasan gach rùm fa leth de'n tigh air a milleadh, air sheòl 's nach gabhadh aon diubh glasadh; 's bha ullachadh àraidh aig air a dheanamh air son na spriudhairean a leigeadh a steach air an dìg 'n uair a dhorchaidh an oidhche. An uair a bha'n rìgh 'us luchd-dreuchd na cùirt' ag ullachadh air son gabhail mu thàmh, chunnacas solus neo-àbhaisteach a' dealrachadh timchioll an tighe; 'an tiota chaidh na dorsan a thilgeadh fosgailt' o'n taobh muigh, 's cha robh seòl air aon diubh a dhùnadh. An uair a thuig an rìgh an rud a bh 'ann, 's nach robh dol a null no nall aige, rug e air a' chlobha, 's reub e o 'chéile dhà de na duilleagan a bha 's an làr, 's leig se e féin sìos do thigh-làir a bha fo'n t-seòmar. 'An déigh do'n luchd-tòrachd cuairt a thoirt air feadh gach seòmair 's gu'n iad ga fhaotainn, thòisich e air fàs mi-fhoighidneach 's an àite dhorch, an-shocair, 's an robh e, agus dh' iarr e ni-eigin air aon de bhain-tighearnan na cùirte. Thachair gu 'n tàinig aon de 'luchd-tòrachd a steach do'n t-seòmar 'n uair a bha i so agus an rìgh a' comh-labhairt. Fhuaradh a mach mar sin c'àit an robh e, 's chaidh an Greumach sios do 'n tigh-làir, agus dithis bhràithrean d'am b' ainm Hall, 's bhuail iad air 'n an triùir gus an do lot iad gu bàs e. Mu 'n gann a bha obair nam mortairean seachad chualas feadh a' bhaile am fuathas a bh' ann, 's thionail daoin' as gach cearna gu tigh nam Manach. Ach thug na mortairean an casan leò, 's fhuair iad an oidhche sin féin do 'n mhonadh, ach fear no dithis air an d' rugadh 's an ruaig. Thog a' bhanrigh, a bha iomraiteach air son maise, oirre gus na mortairean a thoirt gu ceartas; agus an taobh a stigh de cheann mìos an déigh

a' ghniomh oillteil ud, cha robh aon duine dhiubh nach robh air a ghlacadh 's air a chur gn bàs. Chaidh an Greumach agus seòmradair an rìgh a chur gu bàs 'an dòigh a dh'fheumadh a bhi ro sgreataidh do'n mhuinntir a bha 'g amharc orra. B' ann 's an treas bliadhna deug de 'rioghachadh, agus 's an dà fhicheadamh bliadhna 's a trì dheth aois a chaidh rìgh Seumas a mhortadh. Rinneadh caoidh mhòr air a shon. Agus bha aobhar aig sluagh bochd Alba a bhi ga ionndrainn. Rinn e mòran laghanna maith air son nan daoine bochd a chur saor o ain-tighearnas nan uachdaran. Bha e 'na dhuine gleusta, tàlainteach an iomadh dòigh. Rinn e mòran bàrdachd, agus tha cuid dhith a th' air a leughadh gus an là 'n diugh, 's an taobh deas.

---

## CAIB XXI.

### SEUMAS II.

Thainig Seumas II. thun na caithreach gu siochail aig bàs 'athar, agus gun e ach sea bliadhna dh'aois. Mar a bha na h-uiread an crochadh ri treubhantas 'us neo-lethbhreitheachd an rìgh 's na linnibh ud, 's nach robh 'n t-òg rìgh so air tighinn gu aois gu 'n tugtadh riaghladh sam bith dha, thuit an rioghachd gu grad a dh' ionnsuidh an troimhe chéile, 's na mi-riaghailt a bha coitchionn roimh rioghachadh a' cheud rìgh Seumas. Bha mòran còmhstri 'us farmaid eadar an dithis dhaoine a bh' air an cur air leth leis a' Phàrlamaid air son an dà dhreuchd bu chudthromaiche 's an rioghachd, Sìr Alastair Mac-an-Léigh, fear-gleidhidh pears' an rìgh, agus Sìr Uilleam Craighton, àrd-riaghlair ghnothuichean follaiseach na rioghachd. Bha 'n tiodal aig Sìr Alastair ni b' fhaisg air dreuchd na

tàinistearachd, ach bha 'm fear eile a' cumail a mach gur h-ann ri dhreuchd féin a bha na h-uile gnè riaghlaidh ceangailte. Chuir Mac-an-Léigh gairm a mach aig Crois gach baile mhòir, gu 'm feumadh na h-uile dhaoin' ùmhlachd a thoirt dhasan fo phéin a bhàis. Chuir Craighton gairm de 'n t-seòrsa cheudna mach gur h-ann dha féin a dh' fheumadh na h-uile bhi umhail. Bha 'n còmhrag so a measg an luchd-riaghlaidh a' meudachadh tàir dhaoine ceannairceach air gach lagh 'us riaghailt. Thachair do Chraighton a bhi 'na cheannard air Caisteal Dhuneidin roimh bhàs a' cheud Sheumas. Chuireadh Seumas òg do 'n daingneach làidir sin air sgàth dion an déigh bàis 'athar. Bha Caisteal Shruilcidh aig Mac-an-Léigh. Agus ged b' ann do'n fhear so a dh' òrduicheadh a bhi gleidheadh pears' an rìgh, cha leigeadh am fear eil' a mach as a dhaingeach féin e, air eagal gu meudaicheadh e cumhachd an fhir eil' an rìgh a bhi air a chùram. Ach bha ban-righ Ioanna air taobh Mhic-an-Léigh, agus 's ann aige-san bu roghnuiche leath' a mac a bhi. Agus smuainich i air seòl a dheanamh air a ghoid o chumhachd Chraighton. Chaidh i steach do Dhun-eidin, 's dh' iarr i cothrom a mac fhaicinn, 's a bhi ga fhaicinn gu tric gus am biodh fios aice gu 'n robh cùram iomchuidh ga ghabhail dheth. Thuirt i ris a' cheannard air là àraidh gu 'n robh i air son a dhol air naomh-chuairt gu eaglais gheal Bhrechin, a dheanamh ùrnuigh air a son féin 's air son a mic, agus gu'm feum-adh i dà chist' fhaotainn a mach as a' chaisteal anns an robh a cuid eudaich agus a seudan. Fhuair i cead sin a dheanamh. Chuir i 'cuid eudaich 's an dara cist' agus a mac anns a' chist' eile, 's fhuair i mar sin seachad air an luchd-freiceadain, gun an-amharas sam bith a thogail. Bha i féin 's an rìgh òg gu tearuint' 'an Caisteal Shruileidh mu 'n do thuig fear Dhuncidin gu'n tugadh a char as. Ach beagan bhliadhnachan an déigh sin, chaidh aig Craighton air a chùineadh féin a thoirt air ais do fhear Shruilcidh. Bha luchd-brathaidh aig' a ghnàth timchioll air a' bhaile sin ag innseadh dha cionnus a bha nithe a' dol air aghaidh. Fhuair e mach gu 'n robh 'n rìgh gu bhi sealg 'am Pàirc Shruilcidh air maduinn àraidh, 's gu'n

robh Mac-an-Léigh air falbh o'n tigh. Thug e leis ceud fear fo 'n armachd, 's thug e orr' a dhol a steach do'n Phàirc gu folchuidh an oidhche roimhe sin. Bha 'n oidhche gu maith dorcha, 's cha d' fhidir neach gu 'n robh 'n fheall-fholuch air a suidheachadh. Gu maith moch air a' mhaduinn thàinig an rìgh a mach le tearc luchd-coimh-eadachd a shealg. Ghrad leum Craighton 's a luchd-leanmhuinn as an ionadaibh foluich, 's chuairtich iad an rìgh, a bha nis air fàs 'na phroidseach tapaidh, comasach air 'each féin a mharcachadh. Thug Craighton le mòigheanachd 'us mìn-chainnt air an rìgh aontachadh ri dhol còmhladh ris féin a Dhuneidin, far am biodh e saor o 'n chuing 's an robh e nis, agus am faigheadh e cothrom na nithe a thogradh e féin a dheanamh. Mharcaich iad do Dhuneidin, co luath 's a dheanadh ainmhidhean e, 's bha iad 's a' chaisteal mu 'n cuala riaghlair Shruileidh ciod a thachair.

2. Ach 'n uair a bha 'n luchd-riaghlaidh mar so a caradh 's a' mealladh a chéile bha staid na tìre glé thruagh, le ain-neart 'us ceannairc nan ceann-feadhna, araon air Ghalltachd 's air Ghàeltachd. Bha iad sin mar nach biodh rìgh no àrd-uachdaran idir ann, gach fear a' deanamh an ni a bha ceart 'na shùilibh féin. Ach bha aon fhear dhiubh sin a bha comharraicht' a measg chàich, agus fad os ceann gach tighearn' eile 'am mòrchuis, 's an cumhachd. B' e so an t-Iarla Dùghlasach, a thàinig o theaghlach an deadh Mhòrair Dùgh-lais, caraid a' Bhrusaich. Bha 'n teaghlach so a nis air cinntinn gu ro mhòr 'an saibhreas agus 'an cumhachd. Cha robh teaghlach eil' ann aig an robh uiread de fhearann 's de luchd-leanmhuinn ris an teaghlach so. Cha robh Gilleaspuig, Iarl' an là sin, a' toirt ach glé bheag ùmhlachd do 'n cheud rìgh Seumas. Bha barrachd greadhnachais timchioll air a chaisteal aige na bha timchioll air cùirt an rìgh féin. 'N uair a rachadh e mach air chuairt taobh sam bith cha b' uilear leis mìle marcach a bhi ga leantuinn. Cha robh e cos-lach gu'n tugadh a leithid sin a dhuine bonaid a nuas do'n dithis a bha nis a' comhstri mu riaghladh na rioghachd. Ach bhàsaich an urra mhòr so 's a bhliadhna 1439, agus lean 'oighre agus a mhac,

Uilleam, air na h-aon dòighibh a bh' aig 'aithrichibh roimhe, a thaobh mòrchuis 'us neo-eisimeileachd do 'n luchd-riaghlaidh. Bha iad sin, le chéil' air bheag neirt. Agus an còmhstri féin a' lughdachadh an neart, le bhi ga 'n deanamh tàireil an sealladh an t-sluaigh, agus mar sin ged a dh' oidhirpicheadh iad an Dùghlasach a chur fodha le neart 's gann a gheibheadh iad de dhaoine air an togail na dheanadh sin. Agus o 'n bha eagal orr' aghaidh a chuir air an leòmhan gu follaiseach 's gu leòmhanta, 's e rinn iad lion a dhealbh air son a ghlacadh gun fhios, agus cur as da air dhòigh a bhiodh saor o na h-uile cunnart dhoibh féin. Chuir Mac-an-Léigh 'us Craighton an cuid còmhstri a thaobh car greiseig gus am faigheadh iad an gnoth-uch so seachad. Riun iad cuim, gu 'm biodh an t-Iarla Dùghlas-ach, nach robh ach sea bliadhna-deug a dh' aois, agus a bhràthair, Daibhidh, air am fiadhachadh gu càirdeil gu Caisteal Dhuneidin, far an robh a' chùirt 's an àm sin, gu cuideachd a chumail ris an rìgh òg. Bha càirdean fad-sheallach aig an Iarla nach robh idir air son da dhol thun na cùirt. Ach cha ghabhadh e bacadh. Ràinig e féin 's a bhràthair Caisteal Dhuneidin, 's bha 'n rìgh òg, mu dheich bliadhn' an uair sin, ro thoigheach air an comunn, 's air na seanchasaibh a bha iad ag innseadh dha mu ghniomharraibh euchdail an sinnsir-eachd. Ach cha robh so gu marsuinn fada. 'N uair a bha na h-uile nithe ullamh, 's a shuidh a' chuideachd sios aig bòrd 'an àm na dinneir, chuireadh ceann tairbh dhuibh fa-chòmhair nan Dùghlasach òga. Thuig na h-òganaich, a réir cleachdaidh a bha coitchionn 'an Alba 's na linnibh ud, gu 'm bu shuaicheantas bàis a bha 'n sud. Dh' éir-ich iad o 'n bhòrd le graide, 's le sgreatachd. Ach bha 'n seòmar a nis air a chuairteachadh le daoinibh armaicht', a rug orra, 's a tharr-uing a mach iad gu cùirt chùil a' chaisteil. Chaidh ceannairc 'us droch ghniomharan eile an aithrichean a chur as an leth an sud, agus chaidh an dìteadh gu bàs gu grad. Ghuil an rìgh, 's dh' aslaich e mar a b' urrainn e, am beatha bhi air a caomhnadh. Bha aslach-adh an rìgh co suarrach aig na mortairibh ud ri aslachadh nan Dùghlasach féin. 'S ann a rinn iad fanoid air a chionn e bhi caoidh

nan naimhdean is mò a bh' aige 's an rioghachd. Chuireadh an ceann deth 'n dithis bhràithrean anns a' bhad. Rinneadh an aon diol air Callum Fleming, fear leanmhuinn dìleas do'n teaghlach, a thachair a bhi làthair. B' i so an dinneir dhubh.

3. Bha 'n gniomh ud co amaideach 'an seadh saoghalta, 's a bha e co peacach, an seadh eile. Oir ged nach d' fhàg na h-òganaich ud bràthair as an déigh a thogadh an ainm 's an àite, gidheadh bha bràthair athar aca, Seumas, a chaidh a ghairm 'na Iarla Dhùghlais air ball. Bu duine solta, neo-ghniomhach e so, a bha araon trom 'am feòil 's an inntinn. Cha robh e air son trioblaid a chur air duine sam bith. Ach cha do mheal esan an onair ach dà bhliadhna, 'n uair a bhàsaich e, agus thàinig a mhac, Uilleam, 'na àite. Bha Uilleam so co gniomhach, conachdail ri aon sam bith a chaidh roimhe, de na h-Iarlachan Dùghlasach. Bha e 'cur roimhe nach tugadh e bonaid a nuas do rìgh no do ridir. Bha dinneir dhubh a' feitheamh airsan mar an ceudna.

4. Ach cha b' iad na Dùghlasaich a mhàin a bha 'togail sàil na ceannairc 'an aghaidh ùghdarrais an luchd-riaghlaidh. Bha tuilleadh 's gu leòir ri 'fhaicinn de sin feadh na rioghachd a tuath 's a deas. Agus thachair e mu 'n àm so le ro-lionmhoireachd nan còmhragan a measg nan ceann-feadhna gu 'n do leig daoine seachad a bhi saoithreachadh na talmhainn, agus gu 'n do bhuadhaich plàigh ro eagalach air feadh gach cearnà de 'n dùthaich, air a h-aobharach leis a' ghort. Theirteadh plàigh gun tròcair rithe so, oir cha robh duine a' tearnadh a bha ga gabhail. Bha iad a' bàsachadh an ceann cheithir uairean fichead.

5. Ach mar a bha 'n dithis fhiùdhalach a bh' air ceann an riaghlaidh a' taisbeanadh a bhi neo-fhoghainteach, 's neo-fhreagarrach air son na rioghachd a stiùireadh, thugadh an cumhachd as an làmhaibh 's thugadh do 'n rìgh féin i, a bha nis dlùth air tighinn gu fearachas. B' e 'n ceud ni a chunnaic an rìgh aige féin ri dheanamh, oidhirp a thoirt air cumhachd nan àrd-uaislean a bhriseadh, an dearbh ni a bha 'na mheadhon air beath' athar a ghiorrachadh air

son e féin ga oidhirpeachadh. Bha deadh fhear-còmhairl' aig Seumas aig dol dha 'n ceann a' ghnothuich mhòir so, ann an Easbuig Chill-Rimhinn, da 'm b' ainm Ceanadaidh, agus a bha 'n dlùth dhàimh do 'n rìgh féin. Bha e 'na ni ion-mholta 's an rìgh so gu 'n tuigeadh e còmhairle mhaith, 's gu 'n leanadh e i 'n uair a gheibheadh e i. Thuig an t-Iarla Dùghlasach gu 'n robh e 'n rùn an rìgh an ionnsuidh a thoirt air a chumhachd féin a lagachadh, agus chrioslaich se e féin air son na bh' aig a chumail 's an dòigh a b' fhearr a dh' fheudadh e. Chaidh e 'n comh-bhoinn ri Iarla Rois, agus ri duine fuileachdach eile da 'm b' ainm Alastair Lindsi, mac bu shine Iarla Chràford. Chomh-bhòidich iad so uile gu 'n cuidicheadh 's gu 'n dionadh siad iad féin 'an aghaidh co sam bith a dh' fheudadh ionnsuidh a thoirt orra, ged a b' e 'n rìgh féin e. Thug an Dùghlasach mar an ceudna air gach duin' uasal a bh' air a chuid fearainn gealltuinn gu 'n leanadh iad féin ris 's a chomh-bhoinn so. Ach bha aon duin' uasal tapaidh nam measg sin a dhiùlt gnothuch sam bith a bhi aige ris a' chomunn ud, a chionn nach robh ann ach ceannairc gun fholuch 'an aghaidh ùghdarrais an rìgh. B' e Mac-an-Leaghlain, ainm an fhir so. Rug an t-Iarl' air gun dàil, 's rinn e priosunach dheth 'an Caisteal Dhùghlais. Ach bha bràthair màthar aige da 'm b' ainm Sir Pàdruig Mac-'Ille-Ghlais 'na cheannard air freiceadain an rìgh. Dh' aslaich an t-oifigeach so air an rìgh a dhol 's an eadraigin air son a charaid a shaoradh o 'n chunnart 's an robh e. Sgriobh an rìgh litir air ball fo 'n t-seula mhòr, a dh' ionnsuidh an Dùghlasaich, agus dh' fhalbh Sìr Pàdruig féin leatha far an robh 'n t-Iarla. 'N uair a ràinig e 'n caisteal bha 'n t-Iarla a' suidhe sios gu 'dhinneir. Dh' fhoighnich e de 'n teachdair-rìgh so an do ghabh e 'dhinneir? "Cha do ghabh" arsa Sìr Pàdruig. "Cha'n'eil 'còmhradh gu bhi ann" ars' am Morair, "eadar duine làn 'us duin' ocrach, suidheadh Sìr Pàdruig gu dhinneir, 's deanamaid comh-labhairt an déigh sin." Shuidh an Ridir 's an t-Iarl' aig an aon bhòrd, 's co bhitheadh co geanail 's co briathrach ri fear an tighe? Ach aig an àm cheudna thug e òrdugh uaigneach seachad Mac-an-Leaghlain a bhi air a thoirt

a mach as a' chaisteal agus an ceann a bhi air a chur dheth, agus eudach a bhi air a sgaoileadh air a chorp a muigh air a ghlasaich. 'N uair a bha 'n dinneir thairis lìbhrig Sir Pàdruig litir an rìgh do 'n Mhorair a ghabh i le mòr urram, ma b' fhior. 'N uair a leugh e i thuirt e " gu 'm bu chòir ùmhlachd a thoirt do àithn' an rìgh, agus gu ro àraidh air sgàth Sìr Pàdruig féin. Ach bha Sìr Pàdruig car fadalach gun tighinn." Threòraich e 'n sin a mach an Ridir thun na glasaich, agus ars' esan, 's e tomhadh a mheòir ris a' chorp, "Tha mac do pheathar an sud, feudaidh tu 'n rud a thogras tu dheanamh ris, ach tha 'n ceann a dh' easbhuidh air." "Ach," arsa Sìr Pàdruig, 's e cumail air féin mar a b' fhearr a b' urrainn e, " ma thug sibh leibh an ceann, feudaidh sibh an ni is àill leibh a dheanamh ris a' choluinn." Ghrad leum e na dhiollaid an sin, 's nuair a fhuair sé e féin gu socair innte, chuir e car 'an ceann an eich, 's ghlaodh e, "Mhorair, ma 's duine beò mise, gheibh sibh 'ur duais air son so." Chuir e 'n sin spuirean ris an each a bha 'na ainmhidh taghta. Ghlaodh am Morair a mach ri chuid oifigeach féin, iad a leum na 'n diollaidibh agus Sir Pàdruig a chur an làimh. Ach an déigh do dhream mhaith dhiubh a ruagadh fad còrr 'us leth-cheud mìle, leis na h-ainmhidhibh bu luath-chosaich a bh' aca, b' éigin pilltinn dachaidh gun dad air son an saothrach. Ràinig Sìr Pàdruig an rìgh, 's dh' innis e dha focal air an fhocal mar thachair. 'N uair a chuala Seumas an tàir a thaisbein an t-iochdaran ceannairceach ud d'a ùghdarras féin,' s an dòigh air an do laimhsich e 'theachdair, bha e làn feirg', agus tàmailt. Ach b' éigin da sin uil' a chumail air féin. Bha 'n t-Iarla ro-làidir eadhon air son an rìgh féin. 'N 'an cuirteadh gu dhùbhlan e, dh' fheudadh e greim Sheumais II. air a' chaithir a chur an cunnart.

6. Ach 'an ùine nach robh fad' an déigh sud, 's ann a smuainich an rìgh gu 'n tugadh e 'n Dùghlasach gu ni-éigin de ùmhlachadh, na 'm faigheadh e fàth air bruidhinn ris aghaidh ri aghaidh 'an uaigneas, agus reusonachadh ris air cunnart 'us olcas nan dòighean a bh' aige. Bha rìgh Seumas a nis air tighinn gu fearachas, air dol

thairis gu maith air fichead bliadhna. Bha e 'na dhuine tapaidh tlachdmhor. Ach bha comharra mòr, dearg, air o rugadh e, a bha còmhdachadh an dara taoibh, dheth aghaidh; air son so, theirteadh Seumas na h-aghaidh teinntich ris. Thug cuid de luchd-eachdraidh fainear gu 'm feudtadh Seumas an spioraid theinntich a ràdh ris co maith. 'S e rinn e nis, fiadhachadh a thoirt do 'n Iarla gu conaltradh càirdeil a chumail ris aig a' chùirt, a bha 's an àm sin a chòmhnuidh 'an Sruileadh. Dh' aontaich an t-Iarla ri tighinn thun na cùirte, na 'm faigheadh e litir fo sheul an rìgh a' deanamh cinnteach dha gu 'm biodh a bheatha tearuinte gus am pilleadh e air ais. Fhuair e sin, 's ghreas e thun na cùirte le tearc de luchd-leanmhuinn, a measg an robh a cheathrar bhràithrean féin. Thog na h-uaislean eil' an cairtealan 's a' bhaile, 's chaidh an t-Iarla do 'n chaisteal a dh' amharc an rìgh a ghabh ris le mòr shubhachas. Air an ath là ghabh e dhinneir aig bòrd an rìgh, agus dh' fhan e ri shuipeir, a bha gu bhi aig seachd uairean. An déigh na suipeir thug an rìgh a leth-taobh an t-Iarla, 's thòisich iad air dian chomh-labhairt eatorra féin, a' spaidsearachd sios 'us suas air feadh an t-seòmair. Ach a lion cuid us cuid bhlàthaich iad gu maith leis na h-argumaidibh a bha eatorra; an rìgh a' sparradh air an Iarla na boinn a bh' eadar e féin 's na morairean eil' a bhriseadh, agus a thighinn gu bhi 'na charaid do'n rìgh, 's gu 'm faigheadh e sin ni bu tarbhaiche dha féin air a' cheann mu dheireadh. Ach bha 'n t-Iarla gu neo-eisimeileach a' freagairt nach deanadh e sud, 's nach b' fhiach luchd comhairl' an rìgh earbsa sam bith a chur annta, 's gu'n robh e féin 's iadsan a deanamh ain-tighearnas thairis air an rioghachd. Mu dheireadh, thàinig spiorad teinnteach Sheumais gu leithid de àirde, 's nach gabhadh e cumail fodha. "A bhrathadair fhoilleil," ars' esan 's e toirt tarruing air a bhiodaig, "mur bris thus' am bann brisidh so e." Shàth e bhiodag 'na sgòrnan, 's gu grad a rìs na bhroinn. Bha Sìr Pàdruig Mac-'Ille-Ghlais 'na sheasamh dlùth dhoibh, 's a shuil 's a chluas 'an cleachdaidh. Cha bu luaith a chunnaic e 'n rìgh a sìneadh làimhe thun an nàmhaid na thug e féin an ath bhuille dha leis an do

leag e 'n truaghan leònta gu làr, le tuaigh-chath' a bha 'na làimh. Chuir gach fear eile de na cùirteirean làmh 's an droch ghniomh, 's an ùine ro-ghoirid bha sea lota fichead 'an corp an Dùghlasaich, a bhàsaich gun fhocal a ràdh. 'S ann an seòmar uachdrach a bha iad. Chaidh an uinneag fhosgladh, 's an corp reubta thilgeadh a mach do chùirt a' chaisteil. Mar so fhuair mortair Mhic-Leaghlain a dhinneir dhubh.

7. Ach bha crioch shearbh aig a ghnothuch a bha 'n sud. 'N uair a chual a bhràithrean gu'n robh an t-Iarla air a mhortadh ghairm 'us dh' aidich iad air ball am fear bu shine dhiubh féin 'na Iarla 'na àite, Bha gach fear dhiubh 'na thighearna fearainn cumhachdach, aig an robh mòran luchd-leanmhuinn. Thionail iad mòran dhaoine leis an tàinig iad air ais gu Sruileadh, 's na loisg 's na chreach iad mòran de 'n bhaile. Ach bha 'n caisteal ro làidir air son iad a thoirt ionnsuidh air. An déigh sin thog iad ceannairc co eagalach air feadh taobh deas na rioghachd 's gu 'n tàinig e gu bhi 'na cheist air an rìgh co dhiù a b' e ruith le 'bheatha do Shasunn a b' fhearr dha, 's an rioghachd fhagail aig an Iarla féin, no fuireach a' cath riu. Fa-dheòidh, le comhairlibh easbuig Ceanadaidh, fhuair e aon de na morairean bu chumhachdaiche 's a' chomhbhoinn air a dhealachadh ris an Dùghlasach; b' e sin Iarl' Aonghais, a bha e féin de theaghlach nan Dùghlasach. B' éigin a nis do 'n Iarla Dhùghlasach teicheadh le 'bheatha gu ruig Sasunn. Bhuilich an rìgh air Iarla Aonghais am fearann 's an inbhe gu h-iomlan a bhuineadh do 'n fhear eile. Mar so thogadh am focal gu 'n do chuir an Dùghlasach ruadh sios an Dùghlasach dubh.

8. Fhuair rìgh Seumas a nis beagan lasachaidh air son an aire thoirt do ghnothuichibh a rioghachd. Thachair gu 'n robh caisteal làidir Rocsburgh air a' chrìch 'an cumhachd nan Sasunnach riamh o bha Daibhidh II. na bhraighdeanach aca. Chuir rìgh Seumas a nis séisd ris a' chaisteal so air son a thoirt fo lagh dha féin. Bha e féin agus àireamh de àrd-uaislean mu choinneamh a' bhalla a' faicinn cionnus a bha Bateri de ghunaidhean mòr' a shuidhicheadh

na 'n àite ri cluicheadh. Sgoilt aon de na gunnaidhean sin as a chéil' aig losgadh làdaich, 's bhuail aon de na sgealban an rìgh 's a' bhroinn, a mharbh air a' bhad e, anns an deicheamh bliadhna fichead de 'aois. An uair a chual a' bhan-righ mar a thachair ghreas i thun a' chaisteil, 's dh'earalaich i air na saighdearaibh tuireadh a leigeadh dhiubh an là sin, 's an ni bh' aca r'a dheanamh a thoirt gu crìch mhaith, mar onair ris an fhear a dh'fhalbh. An uair a chunnaic na h-oifigich curantachd na ban-righ 's an t-suidheachadh 's an robh i, chuir iad sùrd air a' ghearaston a ghlacadh, 's thuit e 'n an làmhaibh gun dàil. Tha cuid ag ràdh gun do chuir iad gu bàs ceannard a' Chaisteil le feirg air son na chaill iad féin ris. Tha craobh chuilinn 'am pàirc caisteil Fleurs fathast a' comharrachadh a mach an àit anns an do thuit an rìgh.

---

## CAIB XXII.

### SEUMAS III.

Cha robh Seumas III., mac bu shine, agus oighre Sheumais II., ach ochd bliadhn' a dh' aois aig àm bàis 'athar. Ach fhad 's a bha Easbuig Ceanadaidh Chil-Rimhinn, caraid 'athar, beò bha 'n deadh chomhairleach aige. Bha gnothuichean follaiseach na rioghachd air an cumail 'an deadh òrdugh ré na h-ùine sin. Ach bhàsaich Easbuig Ceanadaidh 'n uair nach robh Seumas ach trì bliadhn' deug a dh'aois. 'An déigh sin thuit an rìgh a measg luchd-treòrachaidh neo-dhìleas. Bha bràthair an easbuig, Gilbeart Ceanadaidh, fathast 'na fhear-teagaisg aig an rìgh. Ach mar a bha e féin 'na sheann duine, thug e fiadhachadh do Shìr Alastair, bràthair Mhorair Boid, gu arm-chleasachd iunnsachadh do 'n rìgh.

Le so thàinig teaghlach 'us càirdean Mhorair Boid gu bhi co eòlach 's co dàn' air an rìgh 's gu'n tug iad air falbh e o Ghilbert Ceanadaidh gu h-iomlan. Bha 'chùirt air bith fuireach 'am baile Linlithgo roimhe so. Bha 'n rìgh agus fhear-teagasg a muigh air chuairt seilge là àraidh. Chuairtich àireamh de na h-ùr chàirdean ud e, 's thionndaidh iad ceann an eich aige rathad Dhuneidin far am biodh e 'na 'n cumhachd féin. 'N uair a rug an Ceanadach air srian an eich gus an rìgh a thoirt air ais gu a thàimheachd àbhaisteach, bhuail Sir Alastair Boid buille de 'n bhata sheilg air, leis an robh e air éigneachadh gus a ghreim a leigeadh as, agus an rìgh fhàgail fo mheachainn a luchd meallaidh. Thug iad an sin do chaisteal Dhuneidin e, far an do thòisich e air riaghladh ghnothuichean na rioghachd 'na 'ainm féin, ach da rìreadh b' e Morair Boid 's a theaghlach an luchd-riaghlaidh. Goirid an déigh sin, an uair a dh'fhàs e ni bu shine 's ni bu tapaidh dheònaich e maitheanas follaiseach a thoirt do gach aon de 'n teaghlach sin air son ni mi-chubhaidh sam bith a dh'fheudadh iad a bhi air a dheanamh 'na chùis-san roimhe sud; agus an déigh sin lean e air an cumail car ùine mar àrd luchd-riaghlaidh a ghnothuichean. Fhuair Sìr Tòmas, aon de mhic a' Mhorair so, a' bhan-phrionnsa, Mairireat, piuthar an rìgh, ri 'pòsadh, agus rinneadh Iarl' Arain deth. Agus chaidh inbh' agus saibhreas a bhuileachadh air buill eile de 'n teaghlach. Ach 'an ùine nach robh fada thionndaidh an sruth 'n an aghaidh. Chaill iad fàbhar an rìgh air sheòl-eigin nach 'eil furasd fhaotainn a mach. Thionndaidh e iad uile mach as an dreuchdaibh. Chuir e fo dheuchainn am beath' iad air son an fhòirneirt a thaisbein iad 'an Linlithgo; ged a bha e air toirt maitheanas dhoibh. Chaidh Sìr Alastair Boid a dhìteadh 's a chur gu bàs. Theich am Morair 's a mhic le 'm beatha, 's bhàsaich iad air fògradh 'an tìr chéin. Bhàsaich Sìr Tòmas, Iarl' Arain, goirid 'an déigh sin, 's phòs a' bhan-phrionnsa, Mairireat, Morair Hamilton, a thàinig an sin gu bhi 'na Iarl' Arain.

2. Mu 'n àm so bh 'an rìgh air cùmhnant pòsaidh a dheanamh

ri nighean rìgh Lochluinn, a fhuair mar phàirt de 'dubhairidh riaghladh nan eileanan Sealtaineach 'us Arcach, a bhuineadh roimhe so do Lochlunn. Lean na h-eileana so ri crùn Alba o 'n uair sin. Ach bha 'chainnt Lochlunnach air a labhairt 's na h-eileanibh so gus o cheann ùine leth-cheud bliadhna roimhe so.

Bha dà bhràthair aig rìgh Seumas III. Bha 'athair an déigh Diùc Albani a dheanamh de 'n fhear bu shine dhiubh sin, agus bha 'm fear eile 'na Iarla Mhàrr. An déigh tuiteam nam Bòideach, thàinig an rìgh gu bhi cumail comunn ri daoinibh a bha de inbhe ni b' isle na gu 'n giùlaineadh na h-àrd-uaislean le iad a bhi co faisg air a phearsa, no co mùirneach aige. B'e fear dhiubh sin Cochran, fear-togail, agus fear eile da 'm b' ainm Rogers, fear-ciùil. A thuilleadh air an dithis so, bha taillear agus fear teagaisg arm-chleas air an gabhail a steach a measg a luchd comhairl', agus gobha, agus reultair, Leonard, 'us Anders. Thòisich uaislean na tìr a nis a' sealltuinn sios air an rìgh, mar dhuine gun diù, gun fhéin-mheas no gaisge, agus a' moladh a bhràithrean os a cheann, ag ràdh gur e fear dhiubh bu chòir a bhi air a' chaithir. Dh' éirich a bhràithrean le chéil' 'an ceannairc 'an aghaidh an rìgh le droch comhairle nan àrd-uaislean ud. Agus chaidh an glacadh 's an cur 'am priosun le chéile. Bhàsaich Iarla Mhàrr 's a' phriosun. Agus tha cuid ag aithris gur h-ann le òrdugh an rìgh a chuireadh gu bàs e. Cha 'n 'eil dearbh-chinnt ciod an dòigh 's an do bhàsaich e. Bha Diùc Albani ni b'an-dàna 's ni bu chiontaiche na 'bhràthair a b' òige; 's ghabh a chàirdean eagal gu 'n cuirteadh esan gu bàs mar an ceudna. Ach fhuair e rian air a chosan a thoirt leis a mach as a phriosun, agus teicheadh an toiseach do Shasunn, agus a rìs do'n Fhraing. Bha 'n Fhraing 's an àm sin a' cogadh ri Sasunn, agus chuir rìgh na Frainge mar impidh air Seumas III. briseadh a steach air taobh tuath Shasuinn le armailt air son cuideachadh le ni-éigin de chumhachd Shasuinn a tharruing uaithe féin. Bha Seumas co-gearr-shealladh 's gu 'n do ghabh e comhairl' an Fhrangaich 's a' chùis so. Ach o nach do sheall e

roimhe 's a ghnothuch so, fhuair e aobhar sealltuinn as a dhéigh. Cha b' ann fo chomannd an rìgh, a bha 'n t-arm 's na linnibh ud, ach fo riaghladh nan àrd-uaislean. Bha gach fear dhiubh sin a' tighinn a mach gu cath air ceann a luchd-leanmhuinn féin, a bha de'fhine, gu h-àraidh 'sa' cheud àite. 'Nuair thigeadh àireamh dhiubh sin 'an ceann a chéile le 'n cuid saighdearaibh aig àm cogaidh, dh' fheudadh iad an ni a b' àill leò dheanamh. Agus bhiodh iad gu tric a' gabhail a leithid sin a chothrom air an rìgh éigneachadh gu nithe 'dheanamh 's a thoirt air an àm so nach biodh e deònach a dheanamh aig amaibh eile. 'Se rùnaich na tighearnan Albannach a dheanamh air teachd dhoibh 'an ceann a chéile, an rìgh agus a dhroch luchd-comhairl' a chur an làimh,—esan a chur 'an cuing car tamuill, agus iadsan a ghrad chur gu bàs. Chum iad comhairl' uaigneach 'an eaglais Laudeir gu comh-labhairt eatorra féin mu cionnus a rachadh iad 'an ceann a leithid so de chluiche cunnartach. Bha na dearbh nithe a bha ga 'n cur-san air bhoil gus an gnothuch so a ghabhail os làimh, ga dheanamh anabarrach cunnartach. Bha Còchran air a dheanamh 'na Iarla Mhàrr 'an àite bràthair an rìgh a bhàsaich. Ach bha e 'na dhuine cumhachdach, tapaidh e féin, 's cha robh e gun luchd-cuideachaidh. 'S bha na càirdean ud eil' a bh' aig an rìgh, air an dòigh cheudn' an déigh cròileagan de luchd-cuideachaidh a thional timchioll orra féin. Agus a thaobh an rìgh féin, dh' fheumadh iad a bheag no mhòr de mhisneachd air son a chur 'an làimh an aghaidh a thoile. Do bhrigh gu'n robh 'n gnothuch làn dhoirbheas, mar so, ghairm Morair Mac-'Ille-Ghlais, a bha làthair, an aire gu sgeulachd nan luch 's a' chait, a bha coitchionn a measg an t-sluaigh 's an àm. Bha na luchain gu mòr air am brosnuchadh air son cothrom a bhi aig a' chat tighinn orra 's an glacadh gun fhios, co tric 's a thogradh e, agus rùnaich iad le aonta nan uile gu 'm biodh clag air a chrochadh mu amhach a' chait leis am biodh rabhadh air a thoirt dhoibh gu teichadh o chunnart. Ach thuit an rùnachadh gu làr, a chionn nach faighteadh a h-aon nam measg a ghabhadh os làimh an clag a

chrochadh. Fhreagair Gilleaspuig, Iarl' Aonghais, ceann dara teaghlaich nan Dùghlasach, "gu'n robh e tuigsinn an t-samhlaidh, 's gu 'n robh esan an sud a chuireadh an clag air a' chat." Air son so lean am frith ainm, Gilleaspuig clag-an-cat, ris fhad 's bu bheò e. Bha Iarla Mhàrr air tighinn do 'n champ roimhe so le trì ceud de luchd-leanmhuinn, a bha uil' eudaichte le trusganaibh geala. Bha greadhnachas rioghal timchioll air pears' an Iarla féin. Bha clogaid air a lìneigeadh le òr ga ghiùlan roimh', 'us slabhraidh òir mu 'mhuinneal. 'N uair a chual' e gu 'n robh na Morairean cruinn le chéile 's an caglais ud, smuainich e dhol a dh' fhaicinn ciod mu'n robh iad. Goirid an déigh dhoibh a shuidheachadh co chuireadh an clag air a' chat, chualas bualadh aig an dorus. Dh' fheòraich an dorsair o 'n taobh a stigh, co bha 'n sud? "Tha mise, Iarla Mhàrr." Co luath 's a thàinig e steach spìon Gilleaspuig Clag-an-Cat an t-slabhraidh òir air falbh dheth 'mhuinneal, ag ràdh gu'm b'e aghastar a b' fhearr a fhreagradh dha. Spìon fear eil' air falbh an adharc fhoghaid a bha 'n crochadh r'a thaobh. "A Mhorairean," arsa Cochran, "an e fealadhà tha 'n so, no 'n ann da rìreadh a tha sibh?" "A cheart da rìreadh," ars' iadsan, "'s fairichidh tusa gur h-ann." Gu seanachas fad a dheanamh goirid chaidh Cochran agus uile dhroch comhairlichean an rìgh a chrochadh an là ud féin o mhullach drochaid Laudeir, an t-arm a sgaoileadh, agus an rìgh a thoirt air ais gu Caisteal Dhuneidin.

4. Chuir na Morairean ceannairceach ud dream àraidh dhiubh féin air leth air son a bhi riaghladh ghnothuichean na rioghachd. Bha Gilleaspuig clag-an-cat 'na cheann-laghair. Rinn iad sìth ri Sasunn goirid an déigh sin. Ach ghléidh an rioghachd sin tuilleadh an gréim a fhuair i air Beruic aig an àm ud, ged a dh' oidhirpich Alba gu tric an déigh sud fhaotainn air ais. Bha Diùc Albani, bràthair an righ, a measg nan teachdairean a chuir Sasunn a nàsgadh na sìth ris na tighearnaibh Albannach. Dh' iarr esan an rìgh a chur fa sgaoil, a réir coslais, air son an gnothuch a dheanamh ni b' fhusadh dha féin. Bha 'n rìgh 's a bhràthair an sin air

an réiteachadh ri chéile. Bha Albani 'na àrd-riaghlair air gnothuichibh na rioghachd, agus an rìgh a' leantuinn air a bhi rannsachadh a mach 's a' fòghlum nan ealaidhean 's nan eòlasan air an robh e riamh a' taisbeanadh a bhi co déigheil. Ach 'an ùine ghoirid thàinig a rìs os ceann bùird gu 'n robh 'n Diùc a deanamh suas ri rìgh Shasuinn air son còmhnadh fhaotainn uaithe gus a bhràthair a chur dheth 'n chaithir agus an crùn a ghabhail da féin. 'N uair a thuig e gu 'n robh 'n gnothuch air fhaotainn a mach, 's gu 'n robh e gu bhi air a chur an làimh gu 'n dàil théich e as an rioghachd, 's cha do stad e gus an d' ràinig e 'n Fhraing. Phòs e nighean do Iarla Bhouloin 's an rioghachd sin, agus bha mac aig' a bh' air ainmeachadh air an teaghlach sin, agus a thàinig an déigh sin gu bhi 'na Thàinistear Alba ri linn rìgh Seumas V.

5. 'N uair a chunnaic na Morairean ceannairceach ud a dh' ainmicheadh cheana gu 'n d' fhàg Albani an dùthaich gun dùil ri tighinn beò innt' 's gu 'n robh an rìgh saor o na h-uile casgadh gus an ni a b' àill leis a dheanamh, 's ann a rùnaich iad éiridh 'an ceannairc a rìs; an clag a chur air a' chat an dara uair, air eagal mur deanadh iad sin gu 'n tachradh ni bu mheasa dhoibh. Thàinig a' chomh-fheall so gu cruth 'us àird' 'an ùine co goirid, 's gu 'n robh na Morairean air tional ri chéil' air ceann an cuid daoine mu 'n gann an robh fios aig an rìgh gu'n robh éirigh gu bhi idir ann. Ghlais Seumas suas a chuid ionmhais an Caisteal Dhuneidin, 's ghabh e gu tuath le sùil ri còmhnadh o na Morairibh tuathach. Thaghail e 'n Caisteal Shruileidh 's an dol seachad, air an robh fear da 'm b' ainm Shaw a Fintri 'na cheanard. Neartaich e 'n daingneach 's dh' fhàg e 'mhac 'us 'oighr' ann, 's thug e teann-sparradh do'n cheannard air a bheatha gun e leigeadh neach sam bith an goire a' phrionns. Ach leig an ceannard foilleil ud na Morairean ceannairceach a chonaltradh ris a phrionns', air son duais mhòir. Thug iad an sin air a' phrionns aontachadh ri dhol air an ceann a chogadh an aghaidh 'athar 's gu'n deanadh iad rìgh dhethsan 'na àite. 'N uair a fhuair iad am prionns' òg do 'n champ, rinn iad

gairm fhollaiseach air feadh na dùthcha gu 'n do chaill Seumas III. na h-uile còir air a' chrùn, 's gu'n robh 'mhac bu shine, Seumas IV. a nis 'na rìgh 'an àit 'athar. Am feadh a bha 'n àrd cheannairc so a' dol air aghart 'an ceann a deas na rioghachd bha na Morairean tuathach le 'n cuid daoine 'tréudadh gu bratach an rìgh. Thriall e gu deas air cheann armailt liònmhoir gus na ceannaircich a sgapadh. An àm dha bhi 'gabhail seachad air Sruileadh, thaghail e aig a' chaisteal. Ach cha 'n fhosgladh Shaw an geata dha. Dh' iarr e cothrom labhairt ris a' phrionnsa. Thuirt Shaw gu'n robh 'm Prionnsa 's a' champa còmhladh ris na Morairibh. "A bhrathadair" ars' an rìgh, ma 's beò mise gheibh thusa do dhuais air son do neo-dhìlseachd. Ghabh an rìgh air aghart 's fhuair e na ceannaircich air campachadh aig Blacnes, faisg air Linlithgo. Ach an àit' an dà armailt a thoirt gu bualadh air a chéile, 's ann a bha 'n rìgh deònach air sìth a dheanamh riu uile, agus am beatha, 's an onair 's an stàitean a dheanamh cinnteach dhoibh nan sgaoileadh iad, 's gu'n gealladh iad a bhi na 'n iochdarain umhail an déigh sud. Bha e furasd gu leor leòsan 'us dhoibh sin a ghealltuinn aig an àm; agus rinneadh seòrsa de réite eadar iad féin 's an rìgh an sin. Ach an uair a chunnaic iad gu'n deachaidh an rìgh air ais do Dhuneidin, 's gu'n do phill mòran de 'n luchd-cuideachaidh dhachaidh, chruinnich iad a rìs le rùn suidhichte 'thilgeadh dheth 'n chaithir. B' éigin do'n rìgh a nis, a dheòin no dh'aindeoin, coinneachadh riu 's an àraich. Chaidh an dà fheachd a tharruing 'an òrdugh catha, aig àite ris an abrar Allt-Shauchaidh. Theich armailt an rìgh an déigh mòran tuiteam air gach taobh. Theich an rìgh air muin eich bheothail a thug duin' uasal da an là sin féin. Bha 'n t-ainmhidh luath-chosach 'na leum a' gabhail seachad mu dhorus muilinn a bh' air Allt a' bhonnaich. Thachair do bhean a' mhuilleir, a bha 'togail soithcach uisg' as an Allt, an uair a chunnaic i each le marcach armaicht' a' dlùthachadh rithe 'na leum, gu'n do thog i 'ceann gu grad, 's ruith i air falbh. Bha 'n t-each air tighinn fagus di mu'n tug e 'n aire dhi,

's ghabh e eagal leis an dòigh air an do ruith i, 's thug e leum-taoibh as, leis an robh am marcach rioghail air a thilgeadh as a dhiollaid. Thàinig fannachadh air leis a' bhuille throm a fhuair e 'na chuid armachd. Thug am muillear 's a bhean a steach do'n mhuilinn e; 's an uair a thàinig a chainnt thuige dh' innis e dhoibh co a b' e, 's gu'm bu mhaith leis aideachadh a dheanamh do shagart. Chaidh a' bhean a mach a dh'iarraidh lorg air sagart. Dh'innis i fàth a turuis do choigreach, a choinnich i le cabhaig a' tighinn a dh' ionnsuidh an doruis. Air do'n choigreach so aideachadh gu'm bu shagart e féin, chaidh a threòrachadh a dh'ionnsuidh an àit an robh an rìgh; ach 'an àite gniomh caraid a dheanamh do'n duine thinn, 's ann a chrom e os a cheann, 's thug e ceithir no cùig de lotan bàsmhor dha mu 'n chridhe. Ghrad thug am mortair a chasan leis, 's cha d' fhuaradh a mach riamh co rinn an gniomh oillteil so, ged a bha amharus air dithis no triùir a chunncas a dian ruagadh an rìgh 'an am dha teicheadh air falbh o'n àraich. Chuireadh Seumas III. mar so gu bàs gu tàireil, anns a' bhliadhna 1488, le ceannairc a chuid iochdarana tuaireapach féin, anns a' chuigeamh bliadhna deug thar fhichead de 'aois; agus bha 'n gnothuch ni bu chianaile le 'mhac bu shine féin a bhi 'na cheann-iùil aig na ceannaircich ud.

## CAIB. XXIII.

### SEUMAS IV.

THAINIG Seumas IV. gu siochail thun na caithreach an déigh bàis 'athar 's a 'n t-seachdamh bliadhna deug de 'aois. Cha 'n 'eil e coslach gu 'n robh smuaineachadh 's am bith aige 's a' cheud dol a mach, air an olc a bha fillte stigh 's a' ghnùis a thug e do 'n cheannairc a chriochnaich 'am bàs 'athar. Bha e cur seachad na h-ùine ann an cridhealachd 's 'am fleadhachas; fleadh a'n déigh fleadha, cha mhòr gun sgur idir. Ma bha cruinneachadh cruaidh, bha co cinnteach sin, leigeadh tais, aig an ionmhas a dh' fhàg 'athair anns a' Chiste Dhuibh. Ach cha b' e mhàin gu 'n robh fearas mhòra 's cathanaich mar so, nàdurrach do Sheumas IV. ach 's e 's coslaiche gu 'n robh e féin 's a luchd-comhairl' a' faicinn iomchuidh 'us feumail na h-uile meadhon a ghabhadh deanamh a chleachdadh air son an dà phàirtidh a bha 'n aghaidh a chéile 's an stàit' a thoirt gu bhi 'n deadh rùin do 'n chùirt, agus gu tomhas éigin de chòrdadh eatorra féin mar an ceudna. B' iad greadhnachas, ith' 'us òl 'us aighear, cuid de na meadhonan a mheasadh freagarrach a ghnàthachadh air son an aobhair sin. Bha iad sin air an gnàthachadh, 's cha b' ann leis an tomhas bheag.

2 'S gann a fhuair na morairean ud a rinn ceannairc 'an aghaidh an rìgh mu dheireadh, iad féin air an socrachadh 'an cumhachd le dreuchdan fa leth na rioghachd fhaotainn doibh féin 's do 'n càirdibh, 'n uair a thug iad ma 'n airidh Achd fhaotainn tre 'n Phàrlamaid, a' coireachadh 's a' dìteadh na morairean a sheas, mar bu chubhaidh dhoibh, air taobh an rìgh Seumas III. ris nach do thogair iadsan 's an *t-sumonadh* ud a ràdh ach Athair an rìgh. Bha 'n t-Achd ud,

s na briathra 's an robh e air a chur, da rìreadh, 'na cheol-gàire, 'n uair a smuainichear gur h-iad a' mhuinntir a thug ma 'n airidh an t-Achd fhaighinn air a dhaingneachadh mar lagh a bha, da rìreadh, ciontach de cheannairc agus toillteannach air a bhi air an coireachadh. Ach 's e bh' ann saimpleir de 'ni a bha riamh a' tachairt 's an t-saoghal throimh-chéile so, am fear is treis' an uachdar. Co-dhiù chaidh ac' air sliseagan maithe thoirt o chuid de 'na Morairean dìleas ud, a bha ni b' airidh air a bhi 'riaghladh na iad féin. Ach chaidh aig cuid eile dhiubh air iad féin a dhionadh uatha. 'N a 'measg sin bha Sìr Aindreas Wood, marsant agus maraiche sonraichte. 'N uair a chaidh Sìr Aindreas so a ghairm an làthair na comhairl' air son e sheasamh ro fhad' a mach air taobh Sheumais III. dhion se e féin gu duineil, 's dh' innis e dhoibh ri 'n eudanaibh gur h-iadsan a bha toillteannach air an dìteadh 's an coireachadh, 's thuirt e ris an rìgh, a bha làthair, na 'm faigheadh iad sud an cothrom air gu 'n deanadh iad an aon diol air 's a rinn iad air 'athair roimhe. Thug Sìr Aindreas a cheart aire roimh làimh, gu 'm biodh cumhachan air an seulachadh leis am biodh a bheatha cinnteach dha, 's nach gabhadh na tighearnan fuilteach ud a dhànadas orr' a chur an làimh. Ach 'n uair a fhuair e gu tearuint' air bòrd a shoithich, chuir iad fios air maraiche cruadalach eil' a bha 'm Port-Libhte, 's thairg iad duais mhòr dha na 'n armaicheadh e àireamh luigeas, 's gu 'n glacadh, 's gu 'n tugadh e suas dhoibhsan Sìr Aindreas air son an an-dànadais a ghnàthaich e 'n làthair na comhairle. 'Se 'm freagradh a thug am maraiche so, ged nach robh aig Sìr Aindreas ach an dà luing gun robh iad co maith air an armachadh 's air an daoineachadh, 's e féin co gleusta, 's co duineil, 's nach faighteadh de luingeas an Libhte na ghlacadh e. B' éigin do na morairean an tàmailt a shlugadh. Bha Gilleaspuig Dùghlasach, Clag-an-cat, 'na aon diubh. Ghabh an rìgh Sìr Aindreas an déigh so gu bhi 'na aon de 'chàirdean 's a luchd-comhairle. Thuig Seumas gu 'm biodh sin a chum a leas féin.

'S ann mu 'n àm so a bha 'n Roinn-Eòrpa gu h-iomlan air a

gluasad leis an iomradh a sgaoil air feadh gach tìr gu 'n robh Columbas air fearann nan Innsean a 'siar fhaotainn a mach. Anns a' bhliadhna 1497, fhuair Iain Cabot, agus Sebastian a mhac, marsantan Eadailteach a bha chòmhnuidh 'an Sasunn, a mach Florida, an rudha 's faide deas de cheann a tuath America. Agus air an ath bhliadhna fhuair Americus Uespucius a mach oirthir a 's ear America. Agus goirid an déigh sin, fhuaradh a mach slighe do na h-Innsibh a 's ear timchioll ceann a deas Africa, no *Cape of Good Hope.* Leis na nithibh so uile bha staid marsantachd an t-saoghail gu mòr air atharrachadh. Ghluais so Alba mar gach rioghachd eile gus an cabhlach a mheudachadh 's a neartachadh. Ghairm an rìgh saoir luingeas as gach tìr 'us àit' an robh iad ri 'm faotainn. 'S leis gach saothair 'us costas a bh' ann, chunnaic e càbhlach nach bu chearbach aig an rioghachd ri 'latha féin.

3. Thàinig Seumas, a chuid 's a chuid gu bhi 'faicinn gu 'n d'rinn e gu h-olc le aontachadh leis na morairibh 's a' cheannairc a chriochnaich 'am bàs 'athar. Agus le comhairl' an luchd-iùil spioradail a bh' aige, dh' aontaich e bhi ga pheanasachadh féin fhad 's bu bheò e air son na h-eas-ùmhlachd mhacail sin. 'S e ghnè peanais a roghnuich e, bhi 'giùlan crios iarruinn, deanta 'an cruth slabhraidh mu 'mheadhon. Cha robh 's a chrios ach beagan ùnnsachan 'an toiseach ach bha e cur beagan ris na h-uile bliadhn', air sheòl 's gu 'n tàinig e gu bhi gu maith trom mu dheireadh. Air son so thugadh Seumas a' chrios iarruinn air. Bhiodh Seumas air uairibh a' tuiteam an trom-mhulad air son na h-amaideachd 's na ceannairc a dh' aobharaich an crios iarruinn. Aig na h-amaibh aithreachail sin, bhiodh e 'dol a chur seachad beagan ùin' 'an aon de na tighibh mhanach de 'n robh 'n tìr làn, agus ga chleachdadh féin an dleasdanasaibh cràbhach. Ach an ceann ghreis dh' fhalbhadh am mulad 's philleadh Seumas gu comunn a chuid cùirteirean a measg am biodh e co cridheach 's a bha e riamh. Lean a chaochlaideachd so ris ré a bheatha. Ach thionndaidh e air falbh o chuid de na mor-

airibh a thug thar a bhuinn e gu ceannairc an aghaidh 'athar, agus iadsan uaithe-san.

4. Phòs Seumas IV. Mairireat, nighean rìgh Eeanruic VII. Shasuinn. 'S ann aig Eanruic VII. a stad crùn Shasuinn an déigh gach troimhe chéil' uamhasach a bha 's an rioghachd ud, eadar teaghlaichibh Iorc 'us Lancaster. B' e Eanruic oighre teaghlaich Lancaster, ach phòs e Ealasaid, nighean bu shine Eideird IV., a bha le còir bhreith na h-oighre dligheach air an rioghachd. Mar so bha 'n dà theaghlach air an aonadh, agus stad air a chur air an dòrtadh fola. Ged a bha Eanruic 'na dhuine fuilteach bha e na dheadh fhear-riaghlaidh, agus fad sheallach a thaobh nithe saoghalta. Bha sùil aige gu'm feudadh an t-àm a theachd anns am b' urrainn aon de righrean Shasuinn còir agairt air crùn Alba tre'n bhan-phrionnsa so; ach 's e thachair, 'an aghaidh sin, g'u do thagair fear de righrean Alba còir air rioghachd Shasuinn air a sgàthsa.

B' e rìgh Seumas VI. Alb' a thàinig 's an ath linn gu bhi 'na rìgh 'an Sasunn, iar-ogha na ban-phrionnsa so. Ach bha sùil aig Eanruic VII. mar an ceudna ris an tairbh' a gheibheadh an dà rioghachd dheth 'n t-sìth a bh' air a daingneachadh eotarr' air lorg a' chleamhnais so. Lean an t-sìth so a bha ro fheumail, araon do Alba 's do Shasunn, ré dheich bliadhna, ach briseadh beag a rinn Seumas oirre air sgàth mealltair a thàing gu 'chùirt thar tìr-mor na h-Eòrp', agus a bha 'cumail a mach gu'm b' e féin Diùc Iorc, oighre dligheach Shasuinn. Chreid rìgh Seumas seanachas an fhir so, 's thug e bean da á teaghlach a bha 'n dlùth dhàimh dha féin, 's bhris e steach air taobh tuath Shasuinn le feachd gu 'athair-céile thilgeadh dheth 'n chaithir, 's am fear so a chur 'na àite. Ach fhuair e mach air a chostas nach gabhadh sud deanamh, 's leig e seachad e.

5. Dh' éirich troimhe chéile mòr 's a' Ghàeltachd aig àm pòsaidh an rìgh, le oidhirp a thug cuid de na tighearnan Gàelach air ogha

Mhorair nan Eilean a shuidheachadh 's an ùghdarras a bh' aig a shinnsiribh, agus a bha 'n rìgh so féin an déigh a thoirt o 'sheanair 's a' bhliadhna 1494. Chaidh a' cheannairc so chur fodha le saothair 'us mòr dhragh; ach bha Seumas ni bu toighiche mu ghnothuichibh na Gàeltachd an déigh so na bha e roimhe sin. Bhiodh e gu maith tric 's an taobh tuath, air a chuairteachadh le 'chùirteiribh. Dh' atharraich 'us chuir e 'n lionmhoireachd na Siorrachdan feadh na Gàeltachd, air sheòl 's gu'm biodh eni b' fhusadh dha na cearnaidhean fad as ud a riaghladh tre'n luchd-dreuchd a chuir e féin os an ceann.

6. Bha trì Colaistean, no Oil-thighean 'an Alba 's an rioghachadh so. Bha Colaistean Chill-Rìmhinn 'us Ghlascho air bith air an togail roimhe so. Thug Seumas IV. ma 'n airidh Colaist' an rìgh 'an Abaraidhean a bhi air a togail. B' ann 's an rioghachadh so, mar an ceudn', a thugadh eòlas air clo-bhualadh leabhraichean a steach do Alba. Bha 'n t-innleachd feumail so air fhaotainn a mach 's a bhliadhna 1440 le Iain Gutenbergh 's a' Ghearmailt; ach cha tàinig e do Alba gus an do thòisich Ualter Chapman, a bh' air bith 'na sheirbhiseach aig an rìgh, air clo-bhualadh leabhraichean 's a' bhliadhna 1509. Thug an rìgh do 'n fhear so na h-uile misneachd a bha feumail, 's gun teagamh sam bith bhiodh e 'ceannach cuid de na leabhraichean a bh' air an deanamh leis an ealainn ùir ni bu phailte 's ni bu shaoire na bha iad roimhe. Tha na nithe so a' deanamh soilleir gu 'n robh eòlas a' meudachadh, 's gu 'n robh 'n rìgh 'na fhear-taic do na h-uil' eòlas feumail. Feudaidh e bhi gur h-ann o na h-aobharaibh sin a bha e 'g éiridh gu 'n robh an tearc a bha tuigsinn na fìrinn 's a fuathachadh mhealltaireachd na Pàpanachd a' fàs ni bu dàine 's ni b' fhollaisiche. Theirteadh Lollardaich mar fhrith-ainm riu so anns gach rioghachd 's an Roinn-Eòrpa. Bu ro lionmhor leis na h-easbuigibh Pàpanach a bha iad a' fàs 'an Alba. Thug iad mu 'n airidh àireamh àraidh dhiubh a ghairm 'am fianuis na Comhairle gu freagradh air son saobh chreideamh, mar theireadh iadsan ris na beachdaibh a bha iad ag àrach. Chriochnaich am

mòd eaglaiseach so le stoirm ghàireachdaich anns nach b' urrainn an rìgh no a chùirteirean cumail orra féin, le bhi cluinntinn an dòigh 's an robh na Lollardaich gheur' ag aoireadh nam Pàpanach agus an rian aoraidh a bh' aca. Tré chàirdeas an rìgh, cha bu dàna le Pàpa no easbuig làmh a chur 'an duine de 'n mhuinntir bhig ud.

7. Bhàsaich Eanruic VII. Shasuinn 's a' bhliadhna 1509. Thàinig a mhac, Eanruic VIII. 'na àite thun na caithreach, agus e ochd bliadhna deug a dh' aois. Bha esan mothachail air a chòir air a chrùn a bhi co daingean 's nach robh duine sam bith a cur teagaimh ann; 's mar a bha e 'na dhuine tapaidh, misneachail gu nàdurrach, bha so ga dheanamh ni bu ro dhalma. 'An ùine nach robh fada dh' éirich eas-còrdadh eadar e féin 's a chliamhuinn, Seumas IV. Alba. Bha ni-éigin de bhonn aig an eas-còrdadh sin eatorra féin na 'n dithis, mar tha cuid ag ràdh, a chionn nach robh Eanruic a' pàigheadh d'a phiuthair, ban-rìgh Alb', an airgid a dh' òrduich a h-athair dhi aig àm a bhàis. Ach b' e 'n t-aobhair àraidh air son an tàinig iad gu naimhdeas follaiseach d'a chéile gu 'm bu mhaith le Iulius II. Pàpa na Ròimh' iad a thighinn gu sin.

Bha 'm Pàpa goirid roimhe so air sealbh a ghabhail dha féin air dà mhòr-roinn ris an abrar Parma 'us Piacensa, 's an Eadailt Uachdraich. Ach bha Luthais XII. Rìgh na Fraing' a bha 's an àm sin, a' cogadh 's an Eadailt, a' tagairt còir air na mòr-roinnibh sin, 's bha eagal mòr air a' Phàpa gu 'n tugadh e uaith' iad. Cha b' e 'm Pàpa 'm fear a dh' fhàgadh clach gun tionndadh mu 'n leigeadh e as a làimh ni sam bith air am faigheadh e gréim. 'S e rinn e aig an àm ud tòiseachadh a' miodal ri Eanruic VIII. rìgh Shasuinn, ach am faigheadh e gu 'thaobh féin e, gu 'n deanadh e cù cogaidh dheth 's gu 'n stuigeadh e 's an Fhraing e. Chinnich sin leis. Chaidh cogadh éigheach eadar Sasunn 's an Fhraing; 's mar sin b' éigin do rìgh na Fraing' an cogadh Eadailteach a leigeadh seachad 's oidhirpeachadh air e féin a dhionadh o' n t-Sasunnach. Ach aig an àm cheudna dh' oidhirpich e 'n cleas ceudna 'chluicheadh air rìgh Shasuinn, a chluich am Pàp' air féin. B' e

sın rìgh Alb' a tharruing gu bhi 'n comh-bhoinn ris féin, agus a stuigeadh an taobh Shasuinn, gus an tugadh so air Eanruic pill-eadh uaithe féin gus an aire thoirt air a ghnothuichibh aig a' bhaile. An déigh mòran brìdeil o chùirt na Fraingc dh' aontaich Seumas IV. ri briseadh a steach air taobh tuath Shasuinn le feachd lionmhòir anns an robh, a réir cuid de luchd-eachdraidh, dlùth air ceud mile saighdear. Chuir e feachd mara mar an ceudn' air ghleus gu briseadh a steach air taobh tuath Eirinn. Ach cha robh 'an t-Iarl' Arrainneach a rinneadh 'na chomanndair air a chàbh-lach so, freagarrach air son na dreuchd. Cha robh e aon chuid 'na sheòladair no 'na shaighdear agus chaidh na luingeis a bhris-eadh 's a sgapadh gun dol 'an ceann a ghnothuich air son an do chuireadh a mach iad. Chaidh an rìgh féin, mar àrd-sheanalair air cheann an airm thìre. An déigh beagan ùin' a chur seachad 'an taobh tuath Shasuinn a' togail chreachan gun duin' a sheasamh rompa, champaich na h-Albannaich air cnoc ris an abrar Floden ann an comhnard Achaidh na muinnle. Bha rìgh Shasuinn 's an Fhraing; ach bha e air Iarla Shurreigh fhàgail na àrd-sheanalair air an arm Shasunnach aig a' bhaile. Fhuair an t-Iarla sin feachd lionmhòr air a togail air feadh Shasuinn leis an do thriall e gu tuath air los an t-Albannach a philleadh air ais. Mu 'n àm an do ràinig Surreigh coimhearsnachd a' chaimp Albannaich, bha mòran de luchd-leanmhuinn Sheumais IV. air pilltinn dachaidh; oir bha biadh a' fàs gann na 'm measg a thaobh 's nach robh sùil ac' o thoiseach a bhi air falbh o 'n tighibh ach dà fhichead là. Bha mar an ceudna dream maith eile de na deas Albannaich air tigh-inn a nall air a' chrìch a' dh' fholuch an cuid creiche. Mar so bha 'n t-arm Albannach gu mòr air a lughdachadh. Ach air son sin uile bha 'n rìgh 's a chuid oifigeach deònach blàr a sheasamh ris na Sasunnaich. Chum na h-oifigich comhairle 'roimh 'n bhlàr air son am barail a chur an céill mu ciod bu chòir do 'n rìgh a dhean-amh, gu pearsonta. Agus bha iad uil' aon-sgeulach air nach bu chòir do 'n rìgh a dhol do 'n chath idir, ach e dh' ainmeachadh

àrd-sheanalair 'na àit' agus e féin a philltinn dachaidh, no e bhi 'n àit' éigin 'an coimhearsnachd an airm anns am biodh a bheatha tearuinte. Cha 'n éisdeadh rìgh Seumas ri sin. Ach bhagair e gu geur air an fheadhainn a chomhairlich esan a chumail as an àraich gu 'n crochadh e iad mu choinneamh an dorsan féin, 'n uair a philleadh e do Alba. B' éigin a thoil féin a leigeadh leis 's a ghnothuch so. Ach cha b' e mhàin sin, ach b' éigin a thoil féin a bhi deant' 'an ullachadh air son a chath', agus an déigh tòiseachadh air cath. Bha làthrach ro fhàbharrach ac' air a taghadh roimh làimh, agus cha ghabhadh Surreigh air ionnsuidh a thoirt orra, gus am feuchadh e ri 'm breugadh a sin, gu àit' eil' anns am biodh a chothrom féin ni b' fhearr. Bha Seumas a' leigeadh leis, 'an aghaidh toil 'us comhairl' a chuid oifigearan, a bhi dol mu 'n cuairt air a champ mar a thogradh e féin; cha leigeadh e le duine grabadh sam bith a chur air; ach mar dhuine fo gheasaibh, leig e leis an t-seann saighdear sheòlt' ud a dhòigh 'us àite féin a roghnuchadh. Agus bu daor a phàigh esan 's a luchd-leanmhuinn air gu 'n do leig. 'N uair a fhuair an Sasunnach, gu h-òrdail, seachad air drochaid a bha fagus do 'n arm Albannach 's gu 'm feudadh e dheanamh air mar rinn Uallas aig drochaid Shruileidh, 's a chaidh e direach eadar armailt Sheumais agus an dùthaich féin, thug an rìgh òrdugh na pàilliuna 's an robh iad a 'fuireach a bhi air an losgadh agus na daoin' a bhi air an tarruing 'an òrdugh catha. 'S gann a tha luchd eachdraidh a toirt iomraidh air blàr sam bith eile co min 's a tha iad a' toirt air blàr Flodein. Ach feudar na tha feumail do 'n leughadair a chur an céill 'an tearc de bhriathraibh. Bha 'n dà armailt air an roinn na 'n ceithir buidhnibh fa leth. Bha buidheann de 'n arm Albannach fo chomannd an rìgh agus buidheann de 'n arm Shasunnach fo chomannd Iarla Shurreigh. Choinnich an dà bhuidheann so a chéile; agus choinnich aon bhuidheann, buidheann eil' air gach taobh. Chuir a 'chuid de 'n arm Albannach a bha fo chomannd Iarla Home an ruaig air a bhuidhinn a bha mu 'n coinneamh. Ach cha do leig am marc-shluagh Sasunn-

ach leis an Iarla sin còmhnadh sam bith a dheanamh ris na buidhnibh eile, ged a bha iad a faotainn a chuid bu mheasa dheth. Mu cheithir uairean 's a mheadhon là thòisich an cath agus lean e gus an do dhorchaich an oidhche, gun taobh seach taobh a theicheadh, ged a bha e soilleir gur h-ann an aghaidh nan Albannach a bha dol. Rinn a mheud 's a bha faisg air an rìgh de 'n arm Albannach cuairteag mu dheireadh, air son iad féin a dhionadh air na h-uile taobh 'o 'namhaid. Sheas an rìgh 'na làn armachd 'am meadhon na cuairteig so, agus cuid de na h-oifigich a b' ard-inbhich còmhladh ris. Thuit e féin 's a chuid bu lionmhoire de 'na h-uaislean a bha timchioll air. Bha e air a lotadh gu bàsmhor le dà shaighid, agus air a ghearradh le inneal marbhtach eile ris an abrar bill. A thuilleadh air an rìgh, chaill na h-Albannaich dithis easbuigean, agus dithis abachan, dà iarla dheug, tri morairean deug, agus cuigear mac bu shine mhorairean. Cha robh cunntas air na chaill iad de uaislean eile. Cha robh teaghlach uasal 's an rioghachd nach do chaill caraid an sud. Chaill na h-Albannaich còrr 'us déich mìl' eadar àrd 'us iosal air àraich "Flodein Dhuirch." Chaill na Sasunnaich mu 'n cuairt de chuig mile. Chuireadh am blàr fuilteach so air an naoidheamh là de mhios meadhonach an fhoghair 1513. 'N uair a dhorchaich an oidhche gu maith, theich na h-Albannaich air falbh o 'n àraich, a' fagail nam marbh 's nan daoine leònta fo mheachainn an nàmhaid. Ach bha na Sasunnaich co mòr air an lagachadh iad féin, 's nach do ghabh iad orra tighinn ni b' fhaide gu tuath air los tuilleadh creachaidh a dheanamh air Alba, ged a bha eagal air an luchd-riaghlaidh gu 'n deanadh iad sin. Tha cuimhne gus an là 'n diugh, 'an ceann deas na rioghachd air an éigin 's an truaigh' a thàinig air lorg blàr Flodein, mar is ann as a cheann sin de 'n rioghachd gu h-àraidh a bha tromlach an airm air a tharruing.

## CAIB. XXIV.

### SEUMAS V.

AN uair a thuit Seumas IV. 'am blàr Flodein, cha robh 'aon mhac agus 'oighre trì bliadhn' a dh'aois. Chrùnadh an leanaban so 'an lùchairt Scoinne fo thiodal Seumas V. Bha Caisteal Shruileidh air a chur air leth mar àite còmhnuidh dha, air an robh Morair Borthuic 'na cheannard; agus chaidh dreuchd na tàinistearachd earbsadh ri 'mhàthair, a' bhan-righ, aig an àm sin. Bha Ard-easbuig Ghlascho, maille ri Iarla Huntlaidh, agus Iarl' Aonghais, air an òrduchadh mar chomhairlich dhi gus an coinnicheadh a' Phàrlamaid. Goirid an dèigh bàis an rìgh dh'aiseadadh i air lean-abh mic air an tugadh Alastair mar ainm, agus a rinneadh 'na Dhiùc Rois. Agus bha i air a daingneachadh 'an dreuchd na Tàinisteireachd leis a' Phàrlamaid a choinnich an déigh sin, agus 'an amharc thairis air fòghlum 'us altrum an rìgh òig agus a bhràthar. Ach 'an ùine ghoirid fhuaradh a mach nach robh comasan inntinn aig a' bhan-righ freagarrach ri bhi riaghladh rioghachd 's an t-suidheachadh 's an robh Alba 's na h-amannaibh carraideach ud. Bha teagamh aig daonibh nach robh i freagarr-ach air son sin, eadhon mu'n do chuireadh 's an dreuchd i, 'chionn gu 'm b'i piuthar rìgh Shasuinn, agus gu 'n robh e coslach gu 'n oidhirpicheadh an duin' ais-innleachdach sin air inneal a dhean-amh dhith air son Alba 'riaghladh mar bu toigh leis féin. Ach ma bha creideas sam bith aic' a measg cuid de na h-uaislean air son seasmhachd 'us dìsleachd do'n rioghachd, chaill i sin gu h-iomlan air son i dh' ath phòsadh 'an ùine co goirid an déigh a bhi air a fàgail 'na bantraich. Cha robh i ach ceithir bliadhna

fichead mu 'n àm so ged a bha i air bi pòsda deich bliadhna roimhe sin. B' e Iarl' Aonghais a roghnuich i air son a dara fear pòsda. B' e so ogh' an duine thapaidh ud ris an abradh iad, Clag-an-Cat. Bha fearann 'us cumhachd nan Dùghlasach air an ceangal roimhe so ri Iarlachd Aonghais, agus cha robh Morair 'an Alba bu chumhachdaiche na 'n t-Iarl' aig an àm so. Ach bha e òg, air bheag féin-fhiosrachaidh, anabarrach bras, agus fada 'na cheann.

2. Chuir cuid de uaislean na tìre nis fiadhachadh gu Diùc Albani 's an Fhraing, mac do 'n Diùc a theich a Alba ri linn Sheumais III. B' e so an t-oighre dligheach a b' fhaisg air a chrùn an déigh an dithis leanban a dh' fhàg Seumas IV. Bu Bhan-Fhrangach a mhàthair-san, agus 's ann 's a' chainnt Fhrangaich a bha e air fhòghlum, agus 's i b'fhearr a labhradh, 's a thuigeadh e 'na chainnt Albannach. 'S mar sin an deigh dha tighinn a nall do Alba, chunncas gu'n robh e's na h-uile seadh ro Fhrangach air son daoine co eudachail ris na h-Albannaich a bhi saor is an-amharus mu 'thimchioll. A thuilleadh air so uile, bha e beag 'an inntinn 's goirid 'an nàdur, 's fada 'na bheachd, agus ro iomluath 'na dhòigh, a' leum ro ghrad gu barail, agus co grad sin ga tilgeadh uaithe. Ach an déigh tomhas maith de chòmhstri, bhuadhaich pàirtidh Albani 'an aghaidh pàirtidh na ban-rìgh; agus b' éigin di féin 's d'a fear pòsd' an rioghachd fhàgail agus teicheadh do Shasunn gu cùirt a bràthar. Dh' aiseadadh i air leanabh nighinn 'an sin, a bhan-tighearn Mairireat Dùghlas, a chaidh altrum aig cùirt rìgh Shasuinn, agus air a bheil iomradh an déigh so 'an eachdraidh Alba. Bha 'n rioghachd a nis roinnte 'na h-aghaidh féin co mòr 's a bha i riamh. Ged a bha 'bhan-rìgh 'an Sasunn bha 'pàirtidh 'an Alba a' sior chur an aghaidh Albani agus a phàirtidh. Bha morair seòmradair na cùirt' 'an aghaidh Albani. B' e so an urra mhòr a bha buadhach là Flodein, agus a bha cuid a' coireachadh air son nach tug e cuideachadh do 'n bhuidhinn a bha fo chomannd an rìgh. Fhuair Albani am morair so agus a chàirdean air am

breugadh a steach do Dhuneidin; chaidh an diteadh, agus an cur gu bàs. Ach cha d' fhuaradh a mach ciod a' chùis dhitidh a bha 'n an aghaidh. Ach an àite so suidheachan Albani a dheanamh ni bu shocraiche, 's ann thàinig gnothuichean gu bhi ni bu mheasa na bha iad riamh. Agus cha b' fhada gus an d' aidich e féin do 'chàirdibh gu 'm b' fhearr leis nach robh e riamh air seasamh 'an Alba. Agus goirid an déigh so, thug e chosan leis do 'n Fhraing gu beagan bhliadhnacha de shìth fhaotainn.

3. Ré na h-ùine so uile bha 'n rìgh òg air a choimhead 'an caisteal Shruileidh fo chùram deadh òid-fhoghluim, Sìr Daibhidh Lindsi, duine cliùiteach 'na là, leis am b'fhuath an t-olc 's na h-uile cruth; agus a rinn mòran air son taobh na fìrinn a sheasamh, agus iuchraichean eaglais na Roimhe 'bhriseadh 'n uair thàinig an gnothuch, gu dlù chòmhrag ris a chumhachd sin. Fo threòrachadh an fhiùdhalaich so bha 'n rìgh a' deanamh aghartas maith anns gach eòlas a bhiodh feumail dha mar dhuine 's mar rìgh. Bu tearc iad, ma bha iad idir ann, da 'm b' fhearr a b' aithne sin a theagasg na Sìr Daibhidh. Ach an déigh do Albani teicheadh do 'n Fhraing, thàinig màthair an rìgh agus a fear pòsd' air an ais do Alba. Bha aimhreit dho-reiteachaidh air éiridh mu 'm àm sin eadar i féin 's an t-Iarla. Agus fhuair i litir-dhealaich uaithe, leis an robh iad gu laghail air an dealachadh o chéile. Rinn so lughdachadh mòr air cumhachd an Iarla. Ach bha e fathast 'na cheann-feadhna co cumhachdach 's a bha 'n Alba. Bha gnàth chomhstri eadar e féin agus an t-Iarl' Arraineach, agus gu maith tric còmhragan fuilteach. Thachair aon de na teugmhailean sin eatorr' 'an teismeadhon baile Dhuneidin, aig àm cruinneachaidh na Pàrlamaid, 's a bhliadhna 1520. Le cuideachadh a fhuair na Dùghlasaich o Sìr Daibhidh Home, sguab iad air falbh luchd-leanmhuinn an Arrainich co buileach 's gu 'n tug muinntir Dhuneidin, "Glan an Cabhsair," mar ainm air an t-sabaist. Agus gus i féin a neartachadh 's an Tàinistearachd, thug a mhàthair ma 'n airidh an rìgh a thoirt o chuid foghluim do chaisteal Dhuneidin gu riaghladh na

rioghachd a ghabhail 'na làimh féin, ma b' fhior, 's gun e ach trì bliadhna deug a dh' aois. Mar a bha cothrom aic' a ghnàth a bhi mach 's a steach o mac féin gun anamharus aig neach sam bith ciod mu 'n robh i, bha i gu seòlta a' cur fa chomhair co cuingeil 'us tàireil 's a bha 'n suidheachadh 's an robh e 'n sin 'an coimeas ris an urram 's a' chumhachd, 's an t-saorsainn, a bhiodh aige le bhi rioghachadh e féin. Dh' aom i cridh' an òganaich air falbh air sheòl 's nach robh dòigh air a chumail. Agus aig an aois òig so, thaisbein e braisead agus graide nan daoin' o'n tàinig e. 'N uair a rug aon de 'n luchd-frithealaidh air gus a chumail air ais, an àm dha bhi deanamh air son falbh, shàth e bhiodag 'an gàirdean an t-seirbhisich sin.

4. Ach bha tuilleadh 's ni bu leòir aig a mhàthair 's aig a mhac ri dheanamh ann an rian a chumail eadhon air a chuid de 'n rioghachd a bha mu 'n cuairt doibh féin. Agus mar a bha rìgh na Fraing' air son gu 'm biodh Alba 'an staid ais-sith ri Sasunn, thug e tiodhlacadh maith airgid do Dhiùc Albani, 's mhisnich e gu tighinn air air ais do Alba, 's gu 'n cuireadh e troimhe chéile taobh tuath Shasuinn, mur b' urrainn e 'n còrr a dheanamh. Ghabh màthair an rìgh gu suilbhir ri Albani aig an àm so, le sùil ri cuideachadh fhaotainn uaith' 'an aghaidh a fir pòsda féin. Thug i dha iuchraichean a' chaisteil, agus lan-shaors' an rìgh fhaicinn co tric 's a thogradh e. Chuir pàirtidh na ban-rìgh agus Albani a nis an guaillean ri chéile; fhuair Albani an Tàinistearachd 's b' éigin do Iarl' Aonghais e féin thoirt as do thìr choigrich. Thòisich an Tàinistear a nis le dichioll a' cur sios na mi-riaghailt a bh' air feadh Alba gu h-iomlan tre neò-laghalachd nan ceann-feadhn' air Ghàeltachd 'us Ghalltachd. Cha do ràinig e ach air tomhas beag de shoirbheachadh 's na h-oidhirpibh sin. Agus 's e b' aobhar àraidh do 'n chion soirbheachaidh so, seòltachd 'us fòirneart cùirt Shasuinn. Bha na Sasunnaich air faotainn a mach a nis gu 'm b'e òr bu fhreagarraiche na stàilinn gu Alb' a cheannsachadh. 'S e 'n rian a ghabh iad a nis a bhi ceannach na ghabhadh ceannach de

M

na h-uaislean Albannach gu bhi 'deanamh na b' urrainn iad 'an aghaidh uachdaranachd na rioghachd, agus a' brath an Tàinistear doibh féin, air sheòl 's gu 'm biodh fios aca roimh làimh ciod a bha e 'deanamh. Bha ceithir ceud brathadair de 'n t-seòrsa so aig rìgh Shasuinn air feadh Alba 'na phàigheadh féin. A réir seòlaidhean Morair Dacre, priomh mhinisteir Eanruic VIII. bha 'n luchd-foill so a' sgaoileadh sheanachasan breugach air feadh na tìr' 'an aghaidh an Tàinisteir. Thog so cogadh eadar an dà rioghachd. Chaidh an Tàinisteir do 'n Fhraing a nis a chur a chomhairle ri Frannsi I. rìgh na tìre sin, agus a dh' iarraidh cuideachaidh uaithe. Ach an déigh dha tighinn air ais le còmhnadh 'am feachd mara 's tìre, fhuair e mach nach gabhadh na h-Albannaich eudachail ri cuideachadh mar sud o choigrich, no co-dhiù, gu 'n robh luchd-foill rìgh Shasuinn an déigh gnothuichean a' chur gu do-réiteachaidh thar rian. Agus 'n uair a bhreithnich e gu 'n robh eadhon màthair an rìgh a 'comh-sgriobhadh ri Morair Dacre 's a 'deanamh aithnichte dha na h-uile car a bha 'n Tàinistear gus a chnr dheth, rùnaich e 'n gnòthuch fhàgail aice féin gus i ga riaghladh mar a b' fhearr a b' urrainn i. Mar so dh' fhàg Albani dùthaich a shinnsearan an toiseach an t-samhraidh 1523, gun tighinn gu bràth tuilleadh air ais innte.

5. Fhuair màthair an rìgh, agus Iarl' Arain a nis riaghladh na rioghachd na 'n làimh féiu. Ach 'an ùine ghoirid chuir iad a mach air a chéil', agus tre ais-innleachdaibh rìgh Shasuinn fhuair Iarl' Aonghais, a bh' air chuairt 's an Fhraing, air ais do Alba, agus a lion ceum 'us ceum a dh' ionnsuidh na Tàinistearachd, agus nan còraichean teaghlaich a bhuineadh dha roimhe sin. Fhuair e mar an ceudna sealbh air pears' an rìgh òig, agus bha e 'riaghladh na tìr' 'an ainm an rìgh. Ach da rìreadh b' i thoil féin a bha e 'deanamh 's na h-uile nithibh, agus an rìgh na phriosunach ni's mò na bha e riamh roimhe sin. Dh' fheumadh e 'làmh-sgriobhaidh a chur ris na h-uile paipeir stàit' a chuireadh a mhaighstir fa chomhair, biodh e maith no olc leis. Mhair am braighdeanas

so eadar a dha 's a trì bhliadhnachan. Ré na h-ùine sin bha na h-uile dreuchd fhollaiseach 's an rioghachd aig càirdibh 'us luchd-cuideachaidh Iarl' Aonghais; b' iad sin na Dùghlasaich 's na bha air an taobh. Ged a thugadh dà ionnsuidh air an rìgh a chur saor o'n chuing so, thàinig iad gu neo-ni. Anns a' cheud ionnsuidh dhiubh sin, chaill Sir Ualter Scot, Bhucleuch, mòran sluaigh, 's chuireadh an ruaig air. Agus anns an dara h-ionnsuidh, le Iarla Lennocs, chaidh an t-Iarla féin a chur gu bàs, agus mòran de chuid daoine mharbhadh. 'N uair a bha Lennocs a' dlùthachadh ri Duneidin air ceann déich mìle saighdear, chaidh Iarl' Aonghais 'na choinneamh le chuid daoine féin agus sgaoil e bratach an rìgh. Cha robh an rìgh idir deònach air an Dùghlasach a leantuinn do'n chath. Thuig a luchd-coimhideachd gu 'm bu roghnuiche leis Lennocs a bhuadhachadh. "Na smuainich," arsa Seoras Dùghlas, bràthair an Iarla, "gu 'n teid thu as uainne, oir ged choisneadh ar naimhdean an là, reubadh sinn as a chéile 'na 'd mhiribh thu ni bu luaithe na bheireadh sinn seachad thu." 'N uair a thuit Lennocs 's a ruaigeadh a chuid saighdearan, b' éigin do Sheumas a bhi mar bha e roimhe, ach cha do dhi-chuimhnich e riamh bagradh an Dùghlasaich. Agus bha sin, maille ris gach rud eil', a' deanamh a bhraighdeanais ni bu deacaire dha. Bu bhliadhna leis gach là an déigh so, a bha e fo chuing iaruinn nan ain-tighearnan ud. Agus o nach leigeadh iad saor d' an deòin e, rinn e air son e féin a shaoradh uatha a dh' ain-deòin; ni a chaidh aig air a dheanamh gu sgiobalt anns an dòigh so a leanas. Thachair aig àm araidh gu 'n robh an t-Iarla 's a bhràthair, agus Gilleasbuig Dùghlasach, bràthair athar air falbh o 'n chùirt air ceann an gnothuichean féin. Cha robh air fhàgail timchioll air an rìgh ach Dùghlasach a cheum chinn, ceannard freiceadain an rìgh. Bha 'chùirt a' fuireach 'an lùchairt Falcland aig an àm. Chuir an rìgh fios a mach air feadh na coimhearsnachd gu 'n robh e gu bhi sealg 'an coille Fhalcland gu maith moch air an ath-mhaduinn, 's ré an là, 's na h-uile duin'

aig an robh cù luath a bhi air an làthraich gu maith tràth, 'gus a chuid fhaotainn de 'n t-seilg. Rinneadh na h-uil' ullachadh 's an talla rioghail air son tional maith sluaigh air a' mhaduinn. Agus o'n a bha dùil aig an rìgh a bhi air a chois glé mhoch chaidh e d'a leabaidh gu maith tràth. 'N uair a ghabh gach duine mu thàmh, 's a shuidhicheadh an fhaire, chuir an rìgh deise gille stàpuill air, 's shleamhnuich e sios a dh' ionnsuidh nan stàpull gun neach a thoirt an aire dha. Bha e 'n déigh a rùn a leigeadh ris do aon ghille stàpuill, Seoc Hart, agus do ghill' eil' a bha 'na fhear-frithealaidh aige. Choinnich an triuir aig dorus an stàpuill. Bha na trì eich bu luaith' aig Seoc an déigh an diollaideachadh. Ghluais iad gu mall air falbh o 'na tighibh gus an d' ràinig iad àit am feudadh iad na h-eich' a ghreasad. Agus an sin cha robh easbhuidh greasaid orra gus an d' fhuair an triùir mharcaichean seachad air drochaid Shruileidh, 's gu geat' a' chaisteil a' bha ullamh gu fosgladh dhoibh. Pha fios aig a mhàthair roimh làimh air ciod a bh' aige 's an amharc, 's bha i air gach ullachadh a dheanamh air son a ghabhail do 'n chaisteal làidir so. Ged a bha Seumas glé sgìth an déigh a thuruis chabhagaich, cha leagadh e ceann air aghartan gus am faiceadh e iuchraichean geatachan a chaisteil air an cur fo a chluasaig. Bu co mòr an t-uamhas a bh' air dùsgadh 'na bhroilleach gu 'm feudadh na Dùghlasaich gréim fhaotainn air fathast.

6. Cha 'n 'eil teagamh nach robh iomairt agus casaid nach bu bheag a measg an fhreiceadain rioghail 'am Falcland 'n uair a thuig iad mar a bha. Ach cha 'n e sin ar gnothuch-ne. Bha rìgh Seumas 'na sheachdamh bliadhna deug 'n uair a fhuair e 'shaorsa. Ghabh e nis srian na rioghachd 'na làimh féin, agus a measg nithe eil' a rùnaich 's a chuir e roimhe, bhòidich e nach biodh na Dùghlasaich agus esan le chéil' 'an Alba. Choimh-lion e bhòid so. 'N uair a thuig an t-Iarla 's a chàirdean gu 'n robh an rìgh a' deanamh air son cur as doibh, thog iad bratach na ceannairc;

's rinn iad fuaim 'us iomairt nach bu bheag. Ach mu dheireadh b' éigin doibh an cosan a thoirt leò null air a' chrich Shasunnaich. Cha tàinig iad a nall oirre, fhad 's bu bheò rìgh Seumas.

7. Cha tugadh iomradh air leth fathast air a' Ghàeltachd o thòiseachadh an rioghachaidh so. Agus is aon aobhar air son sin, co ro mhòr 's a bha 'n troimhe chéile 's a mhi-riaghailt anns an leth sin de 'n rioghachd. Bha Iarl' Arcu, Iarla Ghall-thaobh, Iarla Chataoibh, agus MacAoidh Shrath-Nàbhir, cha mhòr gun lasachadh a' marbhadh 's a' creachadh a chéile, 's a' toirt a steach tòrachd sin air aon a chéile, no air an coimhearsnaich, o bhàsaich Seumas IV. Cha b' fhearr na sin clann Chatain 's na Guinich, 's cha mhòr gu 'm b' fhearr na Rosaich, 's luchd-àiteachaidh na Gàeltachd an Iar, 's nan Eilean. Cha 'n e mhàin gu 'n robh iad féin 'na 'm breislich—'na 'n tur bhreislich—air mhisg le fuil 's le creich, ach chuireadh e ceann duine 'na bhreislich a bhi leughadh na bheil sgriobhta mu thimchioll an droch ghniomharan. Chaidh màthair an rìgh aon sgriob do 'n taobh tuath, 'n uair a bha 'n Tàinistearachd aic' air los ni-éigin de chlos a chur air an luchd-aimhreit ud. Ach ma rinn i sin fhad 's a bha i 's an làthair, cha bu luaithe thionndaidh i cùl riu, na bha iadsan 'an ceann obair a' mharbhaidh 's a' chreachaidh mar bha iad roimhe. Ach 's ann a thionndaidh an rìgh aire 's a cheud àite an déigh a shaorsainn fhaotainn, gu ceann a deas na rioghachd. Thug e ma 'n airidh gairm fhollaiseach a bhi air a deanamh air feadh na rioghachd air son gach tighearna fearainn no Morair leis am b-àill a thighinn a steach do Dhuneidin le 'n cuid dhaoin', 'us chon gu iad a dheanamh ullachadh air son cluiche mòr seilg' air feadh choilltean an taoibh deas. Thionail mu 'n cuairt do ochd mìle fear, 's ghabh iad gu deas thun na seilge. Bha cinn-feadhna chreachach an taobh deas gu neò-umhailleach le 'n cuid chon 'us dhaoine gus an cuid fhaotainn de 'n chluich. B' iad so na beathaichean fiadhaich a bha Seumas a' dol a shealg. Chaidh greim a dheanamh air Cocburn, triath Henderland, agus air Scotach, triath Thusilagh 's an croch-

adh air na craobhaibh a b' àird' a bha 'n coimhearsnachd an caistealan. Thàinig Iain Armstrong le 'cheithir fir fhichead de luchd-leanmhuinn air mharcachd, a measg na muinntir a thàinig. Bha Iain 'na chreachadair barraichte. Bha e féin 's a chuid daoin' an déigh leth-cheud eaglais sgìreachd a losgadh ré beagan bhliadhnachan roimhe sud. Bha na h-uile fear gabhail an rathaid o thaobh 's ear gu taobh 's iar na dùthcha, fad' iomadh mìl' air gach taobh de'n chrich Shasunnaich, a' pàigheadh màl dubh dha air son e leigeadh leò an rathad mòr a ghabhail gun an creachadh. Co luath 's a thàinig an t-òlach so 'am fianuis an rìgh, chaidh a chur an làimh. Chaidh e féin 's a luchd-leanmhuinn a chrochadh air na cuig craobhaibh fichead a b' fhaisg' a làimh. Bu sheilg gharbh, chnapach, theireadh duine, bha 'n so. Ach chunnacas gu 'm b'fheumail aig an àm, saimpleirean follaiseach a dheanamh de 'n mhuinntir bu ro chomharraichte mar luchd brisidh an lagh', air son eagal a chur air càch, agus a' leigeadh fhaicinn doibh nach feudadh iad a bhi ni b' fhaide beò mar a thogradh iad; gu 'n robh cumhachd 's an rioghachd a b' àirde na 'n cumhachd-san, agus da 'm feumadh iad striochdadh.

## CAIB XXV.

### AN T-ATH-LEASACHADH.

THA eachdraidh Alba nis a' tighinn gu bhi anabarrach farsuing air son sinn ga glacadh 's ga giùlan air aghart gu h-iomlan. Tha i cosmhuil ri amhainn aig a bheil a tòiseachadh cumhang, eu-domhain 'am mullach cnuic, ach a' sior dhol a meud mar tha i 'triall troimh 'n chòmhnard, leis gach allt 'us feadan a tha dol 'na ceann; air sheòl 's gu bheil i ro leathann, domhain, mu'n ruig i 'n cuan—far a bheil tìr fharsuing. Tha caochladh nithe a' deanamh eachdraidh ar dùthcha farsuing mu'n àm gus a bheil sin a nis air tighinn, a measg am feudar ainmeachadh, màl airgid air son fearainn, mar tha tuathanaich a' páigheadh a nis, 'an àite màil duine, mar a bha tuathanaich a' pàigheadh 's an rioghachd so, gus an àm mu'm bheil sinn a nis a' dol a labhairt; agus a rìs an t-atharrachadh a rinneadh leis an lagh 'an comh-shuidheachadh bhailtean àraidh feadh Alba, ris an abrar Buirgh Rioghail, leis an robh iad air an cur saor o ain-tighearnas uachdarana fearainn, agus cothrom air a thoirt doibh Bàillidhean 'us Probhaistean a' roghnachadh as am measg féin, a bha gu h-achdaidh 's gu litireil 'n an luchd aon bhaile riu féin; agus air nach h-urrainn sinn tuilleadh leudachaidh a dheanamh aig an àm so, ach a bhios a' coinneachadh ruinn 's an t-suidheachadh atharraichte so 'n ar triall tre 'n eachdraidh uaithe so a a mach. Ach 's e ni sònruichte leis am bheil sruth ar n-eachdraidh co mòr air fharsuingeachadh 's air a dhoimhneachadh, an t-atharrachadh iongantach ann féin, 's gu h-àraidh iongantach aig an àm sin, a thachair 'am beachdaibh an t-sluaigh mu thimchioll nithibh na diadhachd, a thòisich anns a' Ghearmailt, a sgaoil feadh na

Roinn-Eòrp' uile, 's a ràinig a nis air Alba, agus ris an abair sgriobhadairean, an t-Ath-leasachadh. Leis a' ghluasad mhòr so air slòigh 's air rioghachdaibh, tha sinn air teachd gu àite 'n ar n-eachdraidh ris am feudar, a réir an t-samhlaidh a ghnàthaich sinn, bun dà-amhainn a ràdh; 's e sin àite 's am bheil dà amhainn a bha 'ruith air leth, 'us fad o chéile roimhe sin, air tighinn 'an ceann a chéile, agus a' deanamh suas aon amhainn ro mhòr agus chumhachdach. Agus do bhrigh gur h-ann mar sin a tha, 's nach 'eil a rùn oirn, 's nach freagair e dhuinn leabhar a sgriobhadh anns am bi aon chuid eallach no ultach, feumaidh sinn a bhi riaraichte le bhi toirt leinn cinn na h-eachdraidh, agus a' chuid sin diubh air an ro fheumaile do ar luchd-leughaidh, a réir ar beachd-ne, fios a bhi aca.

2. Anns a' bhliadhna 1517, an uair a bha Seumas V. fathast fo fhòghlum ceud thòiseachadh an t-saoghail, aig cosaibh an duin' urramaich ud Sìr Daibhidh Lindsi, cheangail Martin Luther a phaipeir le firinnibh a' Bhiobuill ri dorus eaglais Uitimbeirg 's a' Ghearmailt, agus thug e dùbhlan do'n t-saoghal uil' a dhearbhadh nach robh iad firinneach. Bha 'n gaisgeach treun so an Ath-leasachaidh, mu thimcholl an deachaidh mòran bhreugan a labhairt 's a sgriobhadh, air cùl buileach a chur ri eaglais na Ròimh roimhe so. Ach 's ann a nis a thòisich e gu follaiseach a' searmonachadh 's a' teagasg an aghaidh na h-eaglais sin. Agus b' e suim a' phaipeir a chuir e ri dorus na h-eaglais ud, a bhi deanamh soilleir do'n t-sluagh co mi-sgriobtuireil agus sgriosail do anamaibh dhaoine 's a bha teagasgan 'us modh riaghlaidh na h-eaglais Papanaich. Sgaoil teagasgan Lutheir, 's a luchd-cuideachaidh, air feadh na Roinn-Eòrp' 'an ùine ro ghoirid. Agus thug seòladairean 'us ceannaichean mòran de a sgriobhaidhean do Shasunn 's do Alba. Tha sinn a' leughadh ann an sgriobhadh neo-thuiteamach, gu'n tàinig aingeal treun a nuas o neamh, aig an robh bogha frois air a cheann, aghaidh mar a' ghrian, agus a chosa mar phuist theine, gu 'n robh leabhran aige na làimh, 's gu'n do ghlaodh e mar a ghlaodhas leòmhan; agus an uair a ghlaodh e labhair seachd tàirneanaich an

guthanna féin. Ma's e t-aingeal treun ceud luchd-searmonachaidh theagasgan an Ath-leasachaidh, a réir barail cuid; thachair an ni ud eile gu cinnteach 'n uair a sgaoil teagasgan Lutheir an aghaidh na Pàpanachd. Cha 'n e mhàin gu'n do bheuc Pàpa na Roimh, air an robh Leòmhan mar ainm baiste; ach rinn cumhachdan eile na Roinn-Eòrpa na b' urrainn iad air son teagasgan an Ath-leasachaidh a chumail a mach as an criochaibh. Agus fhuair na h-easbuigean Pàpanach Achd air a ghiùlan tre Phàrlamaid Alba, 's a' bhliadhna 1525, nach feudadh duine sam bith leabhraichean Lutheir a cheannach no leughadh ; 's nach feudadh tearc no lionmhor, a bhi 'deasboireachd mu theagasgan Lutheir, ach a mhàin fo sheall-adh luchd-dreuchd na h-eaglais.

3. Ach an déigh so uile bha na leabhraichean a' sgaoileadh, 's gu leòir ga 'n leughadh ; 's cha bu ghann nach robh deasboireachd 'na measg, biodh an sagart a làthair no as làthair. Bha sean 'us òg a' fàs ni bu déidheil' air na puincean teagaisg a bh' eadar eaglais na Roimhe 's an t-Ath-leasachadh a thuigsinn ni b' fhearr. A measg na h òigridh a bha dian thogarrach air fàs 'an eòlas nan nithe sin bha Pàruig Hamilton, Aba Feirne, ro shònruichte. Bha'n dreuchd bhuannachdail ud air a faotainn da le 'chàirdibh 'n uair a bha e fathast glé òg. Cha robh e so idir riaraichte leis an t-seòrsa fòghluim a bha e 'faotainn o'n luchd-teagaisg Phàpanach, 'an Oil-thighibh Alba. Chaidh e null do'n Ghearmailt 's a bhliadhna 1526, air son an tuilleadh eòlais fhaotainn air teagasgaibh an t-soisgeil. Chuir e eòlas an sin air Luther 's air Melanthon, a bh' air am meas 'n am puist an Ath-leasachaidh. 'An ceann dà bhliadhna phill e air ais a dh' Alba, 's shearmonaich e na teagasgan sin a bha co mòr aige féin. Bha gach inbhe sluaigh air an togail gu mòr ris an dòigh searmonachaidh a bh' aig an òganach so. Bha deasbhuaghan sluagh-mheasach ri'm faicinn timchioll air mar dhuine 's mar Chriosduidh. 'S cha b' fhada gus an do thuig àrd luchd-dreuchd na h-eaglais gu'n tuiteadh an tigh mu'n ceann, an ùine ghoirid, mur faigheadh iad beul an fhir so a dhùnadh. Cha bu daoin' iad sud a sheasadh fad

eadar dhà bharail mu ciod a dheanadh iad 'na leithid de chàs. Rùnaich iad cur as do Phàruig Hamilton. Cha robh ach aon rud beag a' seasamh 's an rathad air iad a dheanamh sin; agus b' e 'n rud beag a bha'n sin, co dlùth 's a bha'n t-òganach uasal so do theaghlach an rìgh 'an dàimheachas, 's nach robh e coslach gu 'm biodh an rìgh deònach air binn a bhàis a sheulachadh. B' i bhan-phrionnsa, Mairireat, a phòs Morair Hamilton 's a' bhliadhna 1470, sean-mhàthair Phàruig Hamilton. Bha e féin 's an rìgh mar sin 's na h-oghachaibh, mar theirear. Ach o nach robh Seumas fathast air faotainn saor o chumhachd nan Dùghlasach, chuir am Beutonach, àrd-easbuig Chill-Rimhinn, impidh air a luchd-coimhideachd dol air thurus cràbhaidh leis gu ruig Baile-Dhùthaich 's an taobh tuath, gus am faigheadh iad seachad an ni 'bh'aige 's an amharc. Thug iad an sin fiadhachadh do Phàruig Hamilton tighinn do Chill-Rimhinn, gu conaltradh càirdeil a chumail riu féin mu thimchioll theagasgan an Ath-leasachaidh air am bu mhaith leò tuilleadh eòlais fhaotainn. Ghabh e 'm fiadhachadh sin gu neo-umhaileach. Chuir iad Alastair Caimbeul, fear de'n luchd-dreuchd, a chumail conaltraidh ris uair no dhà. Bha 'n cealgair so ag aontachadh ris na theireadh am fear eile. Chuir an Caimbeulach, 's am Beutonach, 's an luchd-cuideachaidh, ri chéile tearc de na puincean a bh'aca 'n aghaidh Hamiltoin. Bu leòir sud gu cùis-dhìtidh a bhonntachadh air. Thugadh an làthair comhairl' eaglaisich e; 's o nach àidhcheadhadh e na puincean sin, dhìt iad gu bàs e. Tha Iain Nocs ag innseadh nan ceithir poncan a thug iad 'n a aghaidh. Ach 's e bha uath' a bheath' a thoirt air falbh; agus lethsgeul beag no mòr fhaotainn gu sin a dheanamh. B' e losgadh am bàs gus an do rùnaich iad a chur; agus rinn iad air son gu 'm biodh e air a losgadh an latha sin féin. Bha e mi-laghail duin' a chur gu bàs gun làmh-sgriobhaidh an rìgh a bhi ris a' bhinn: agus gus an easbhuidh sin a dheanamh suas, thug iad air gach duin' inbheach 's a' choimhearsnachd an làmh a chur ris a' bhinn fhuiltich so; agus 'n am measg bha balachan thrì bliadhna deug, Iarla Chasilis. An

uair a fhuair 's iad iad féin air an neartachadh, 's air an dionadh mar so, thug iad mu'n airidh tom connaidh a bhi air a thogail timchioll air post a bh'air a chur sios anns an talamh, ris an robh am mairtireach air a cheangal. Am feadh a bha na mortairean a' cur an tein' air dòigh, bha esan gu ciùin, foighidneach a' labhairt ris an t-sluagh a thàinig a dh' fhaicinn an t-seallaidh, ga 'n earalachadh gu dùrachdach. Dh' oidhirpich an Caimbeulach mealltach air stad a chur air ag ràdh ris e tharruing air ais, agus ùrnuigh a dheanamh ris an òigh Mhuire. Ach 's ann a tharruing sud cronuchadh geur, sòluimt' 'o 'n fhear a bha 's na lasraichibh. "Tha mi togail mo chùis gu breith an Tighearn' Iosa, agus tha mi ga 'd' ghairmsa 'n diugh gu caithir a bhreitheanais-san." 'N uair a dh' éirich na lasraichean suas os ceann a chuirp dh' éirich a ghuth os ceann fuaim nan lasraichean, agus e ag ùrnuigh, "Cia fhad, O Thighearn', a chòmhdaicheas dorchadas aghaidh na rioghachd so! Cia fhad a dh' fhuilingeas tu an ain-tighearnas so o dhaoinibh! A Thighearn' Iosa glac mo spiorad." Mar so bhàsaich Pàruig Hamilton air an là mu dheireadh de cheud mhios an earraich, 1528, agus anns a' cheathramh bliadhna fichead de 'aois.

4. Cha d' rinn losgadh Mhr Pàruig Hamilton bacadh sam bith a chur air sgaoileadh theagasgan an Ath-leasachaidh feadh na tìre, ach 's ann a chuidich e gu mòr le sin a dheanamh. Thòisich daoine de gach inbhe measg an t-sluaigh agus mòran de na Manaich 's de na sagartan ga 'n ceasnachadh féin 's a ceasnachadh aon a chéile mu ciod an t-aobhar air son an d' fhuiling an duine fòghluimt', uasal ud, a bha co dlùth 'an dàimh do 'n teaghlach rioghail. Mar so thàinig daoine gu bhi cur an teagamh gu 'n robh iad ceart 'an ni sam bith a bhuineadh do theagasg 's do riaghladh eaglais, leis an robh iad gu mòr air an cur saor o eagal tràillcil roimh chumhachd nan sagart agus ullamh gu éisdeachd a thoirt do theagasgaibh na firinn. Uaithe so tha daoine solusach de 'n bharail, gu 'n robh bàs Mhr P. Hamilton air son na firinn, ni b' fheumaile do theagasgaibh an Ath-leasachaidh aig an dearbh àm

ud na ged a bhiodh e beò iomadh bliadhna 'searmonachadh nan teagasgan sin. 'N uair a chunnaic Ard-easbuig Beuton 's a luchd-cuideachaidh, gu 'n robh an gluasad so a' farsuingeachadh a measg an t-sluaigh, bha iad air an gonadh; 's rinn iad air son gu'm biodh tuilleadh air an losgadh. Dh' aidich an t-Ard-easbuig gu follaiseach, gu 'm feumtadh tuilleadh dhiubh a losgadh, o nach robh iad co umhail 's bu chòir do laghaibh na h-eaglais. Ach thog duin' àraid a bha 's an éisdeachd a ghuth, agus ars esan, "Mo chomhairle-sa dhuit agus dean air do shocair, 's bi air d' fhaicill;—ma loisgeas gu tuilleadh faic gu 'n loisg thu fo 'n talamh iad; oir tha mi 'faicinn nach do shéid deatach losgaidh Mhr Pàruig Hamiltoin air aon duine nach do bhuaileadh le galar Mhr Pàruig." Ach lean an t-Ard-easbuig 'us àrd-luchd-dreuchd eile na h-eaglais air a bh gu dian a cur air an aghaidh theagasgan an ath-leasachaidh, agus na muinntir a bha ga 'n teagasg air an tug iad saobh-chreidmhich mar fhrith-ainm; agus anns a bhliadhna, 1534, chaidh Tormad Gourlai agus Daibhidh Straiton a dhìteadh gu bàs an Duneidin. Chaidh an toiseach an leth chrochadh, agus a rìs an losgadh. Agus a rìs chaidh seisear dhaoin' a dhìteadh 's a losgadh 's an aon torr air cnoc a chaisteil an Duneidin 'an toiseach na bliadhna, 1538. Agus air a' bhliadhna sin féin, chaidh dithis eil' a losgadh 'an Glascho: bha fear dhiubh roimhe sin 'na Mhanach, agus am fear eile na ghill òg. Chriothnuich cridh', a' ghill òig so 'n uair a thàinig an gnothuch dlù dha; ach an déigh sin fhuair e neart gu fulang 'an aobhar na firinn; agus a' tuiteam air a ghlùinibh thug e buidheachas do Dhia 'an làthair an t-sluaigh air son an neirt a fhuair e. Bha na seallaidhean so uile gu mòr a' cur air aghart aobhar an Ath-leasachaidh 'an àit a bhi ga bhacadh, mar a bha dùil aig luchd na geurleanmhuinn a dheanadh iad.

5. Bha rìgh Seumas ré na h-ùine so uil' an déigh dha tighinn gu fearachas gu h-iomlan air a riaghladh le comhairlibh nan easbuigean Pàpanach. Na bha de fhòghlum 's an tir, 's ann na measg sin, 'am bitheantas, a bha e ri 'fhaotainn. Agus bha iad air

taobh a' chrùin an aghaidh ceannairc 'us neo-dhìlseachd nam Morairean, 's nan ceann-feadhn' eile. Agus mar bu tric, bhiodh cuid de'na dreuchdan sìobhalta bu bhuannachdaile's an rioghachd aig fear éigin de àrd luchd-dreuchd na h-eaglais. Bha bràthair a mhathar, Eanruic VIII. rìgh Shasuinn, air cur dheth ùghdarrais a' Phàpa gu buileach 's gu bràth, mu 'n bhliadhna 1533. B'e 'n duin' ain-tighearnail so dara mac 'athar agus bha e air fhòghlum air son dreuchd 's an eaglais. Ach bhàsaich a bhràthair bu shine roimh' athair, agus thàinig esan gu bhi 'na oighr' air a chrùn. Thug 'athair air bantrach a bhràthar a phòsadh. Bha mòran airgid aice. Fhuair e cead o'n Phàp' am pòsadh mi-laghail so a dheanamh. An déigh a bhi pòsd' aice so ochd bliadhna deug, rinn e air son a cur uaithe, a' gabhail mar leth-sgeul nach leigeadh a choguis leis a cumail ni b' fhaide 'chionn gu 'm b'i bantrach a bhràthair. Ach b'e 'm fior aobhar a bh' aige, gu 'm faigheadh e cothrom nighean òg eil' a phòsadh, Anna Bolein, a bha na h-aon de mhaighdeannan onarach ban-rìgh Catrìne. Cha tugadh am Pàpa cead dha ban-rìgh Catrìne a chur uaithe. Bha iomadh leth-sgeul aig a' Phàpa ga 'n gnàthachadh air son ceann Eanruic a chur seachad. Ach b' e 'n t-aobhar nach robh e toirt cead dha, gu 'm bi bhan-righ piuthar athar Impire na Gearmailt, fear-cuideachaidh a b' fhearr a bh' aig a' Phàpa gu bhi cumail fodha beag rioghachdan na Gearmailt, a bha nis, a réir teagasgan Lutheir, a' tilgeadh dhiubh ùghdarrais eaglais na Ròimhe. 'N uair a thuig Eanruic gu 'n robh 'm Pàpa a' caitheamh bhead air, 's e rinn e, le comhairle Chranmeir, 's dhaoine fòghluimt' eil' 'an Sasunn 's air tìr mòr na h-Eorpa, ùghdarras a' Phàp' a thilgeadh dheth gu h-iomlan, agus e féin òrduchadh le Achd Parlamaid 'na cheann air eaglais Shasuinn. Bha e féin 's a chuid mhòr de 'iochdarana, co Pàpanach 's a bha iad riamh aig an àm so, ach a lion cuid 'us cuid thàinig teagasgan an Ath-leasachaidh gu bhi sgaoileadh, agus a' freumhachadh 'an Sasunn mar thoradh air a bhriseadh ud. Phòs Eanruic, Anna Bolein. B' ise màthair Ealasaid, a thàinig gu bhi ainmeil 'an déigh sin. Mar a bha solus na fìrinn, a' briseadh a

steach, a' chuid 's a' chuid, air inntinnibh nan Sasunnach, 's a thòisich iad a' cur cùl ris na teagasgaibh Pàpanach, agus a' fàs leth choma mu na tighean cràbhaidh a bha co lionmhòr feadh na tìre, 's ann a smuainich Eanruic gu 'm biodh e nis sàbhailte dha na tighean ud a chreachadh; agus an cur a stigh mòr a bh' aca, leis an robh na h-uiread de luchd-dreuchd diomhanach air am beathachadh, a ghabhail dha féin. Chaidh aig' air sin a dheanamh 'an ùine ghoirid, le beagan seòltachd, a' measgadh bhreugan leis an fhirinn, agus a' sgaoileadh aithris feadh na dùthcha mu thruaillidheachd 'us mi-bheusalachd nan tighean cràbhaidh ud, tighean mhanach, tighean chailleachan dubha, colaistean &c. Bha còrr maith 'us mìl' ann diubh. 'N uair a chuireadh ri chéile 'na aon suim cur a stigh nan tighean so uile, bha e deanamh còrr 'us trì muilleanan 's a' bhliadhna de airgiod an là 'n diugh. Dheth 'n t-suim mhòir so, ghabh Eanruic dha féin earann an leòmhain, agus roinn e 'n còrr a measg an luchd-cuideachaidh a bh' aig' 'an obair a' chreachaidh.

6. Am feadh a bha na nithe so a dol air aghart an Sasunn, bha Seumas V. a' saothrachadh ann a bhi faotainn a mach beachdan 'us caitheamh-beatha uaigneach gach inbhe fa leth a measg a chuid iochdaran féin, agus an rian bu fhreagarraich air son an riaghlaidh. Air son an aobhar sin bhiodh e gu tric a 'dol a mach a measg an t-sluaigh chumant' anns gach àite de 'n dùthaich 'an cruth eile, agus a cur seachad oidhch' an so 's an sud, mar choigreach bochd; le so bha e faotainn a mach aobharan gearain a bh' aig an t-sluagh 'an aghaidh nan ceann-feadhna 's an luchd-riaghlaidh a bh' aca; agus mar an ceudna na beachdan a bha measg an t-sluaigh mu 'n rìgh féin 's a luchd-comhairle. Ach bha e aig an àm cheudna a' dol troimh chunnartaibh anns nach biodh e glic do fhear inbhe-san a bhi ga thilgeadh féin. Anns a' bhliadhna 1532, chuir e air chois a' chùirt mhòr lagha, a mhair gus an là 'n diugh ris an abrar Cùirt an t-Seisein. Bha ceithir breitheamhna deug gu bhi suidhe 's a' toirt breith 's a' chùirt so. Bha seachdnar dhiubh na 'n luchd-dreuchd 's an eaglais, agus an seachdnar eil' air an taghadh a

measg dhaoin' uaisle na dùthcha aig an robh eòlas an lagha. Ach ghléidh an rìgh cumhachd aige féin gu 'm feudadh e ceathrar bhreitheamhnan eil' a chur a shuidhe do 'n chùirt 'n uair a bhiodh gnothuch àraidh ri réiteachadh a bhuineadh dha féin.

7. 'N uair a chuir rìgh Shasuinn cùl ri eaglais na Roimhe, bha e air son gu 'n leanadh mac a pheathar 'an Alb' 'eisimpleir 's an ni sin. Thairg e dha ri pòsadh a nighean bu shine, a bhan-phrionsa Màiri, agus Diùc Iorc a dheanamh dheth. Ach bha Seumas co mòr air a riaghladh leis an àrd-easbuig Bheutonach 's nach biodh gnothuch sam bith aige ri rìgh Shasuinn, aon uair 's gu 'n do bhris e air falbh o eaglais na Roimhe. Bha mac bràthar do 'n àrd-easbuig a chaidh a thogail 's an Fhraing, agus a thàinig air ais mu 'n àm so. Agus 's e chomhairlich am pears' eaglais so, gu 'n cuirteadh an t-òganach, Daibhidh Beuton, a bha ro charach, seòlt', air ais do 'n Fhraing air son cùmhnanta pòsaidh a shocrachadh eadar Seumas agus ban-phrionnsa Fhrangach. 'S a' bhliadhna 1536 chaidh an rìgh a null do 'n Fhraing a phòsadh nighean a b' òige Frannsi. Dh' fhuirich e naoi miosan 's an dùthaich sin. 'N uair a thàinig e air tìr 'an Lìbhte leis a' bhan-rìgh òig so, thaisbein na h-Albannaich uiread de aoibhneas agus a ludhaigeadh am bochduinn. Ach bha tinneas caitheamh air tòiseachadh 's a' bhan-rìgh, agus bhàsaich i 'n ceann dà fhichead là an déigh tighinn air tìr 'an Alba. An déigh so bha Seumas co fuathach air cleamhnas ri cùirt bhràthair a mhàthar 's a bha e riamh. Agus chaidh am Beutonach òg a chur a rìs do 'n Fhraing gu cùmhnant pòsaidh a dheanamh air son an rìgh ri ban-phrionns' eil' as an rioghachd sin. Le co-aonta cùirt na Frainge phòs Seumas a ris Mairi á Guise, bantrach Diùc Longville, agus piuthar do Chardinal Lorràine. Rinneadh am pòsadh 'an Cill-Rìmhinn mu 'n cuairt do bhliadhna 'an déigh bàis na ceud ban-rìgh. Bha Iarl' Aonghais agus a chàirdean a theich á Alba còmhladh ris, air an cumail suas gu stàtail ann an Sasunn le pension o Eanruic, agus bha iad a' gealltuinn 'na ath dhiol do 'n choimhneas sin, gu 'n deanadh iad na b' uarrainn iad air son

Alb' a thoirt gu ùmhlachd do rìgh Shasuinn, 's mur biodh e gu h-achdaidh 'na rìgh air an tìr sin, gu'm biodh i co dhiù air a riaghladh 'an tomhas mòr a réir a thoile. Bha càirdean 'us luchd-cuideachaidh nan Dùghlasach 'an Alba co lionmhor 's gu'n robh iad a' deanamh dragh do 'n rìgh. Cha robh car a chuireadh e dheth, nach robh air innseadh do na Dùghlasaich an Sasunn. Bha brathadairean aca 'na 'm pàigheadh féin a measg luchd-frithealaidh Sheumais fhad 's a bha e 's an Fhraing, ag innseadh dhoibh nan uile nithe air am b' fhiach iomradh a dheanamh, a theireadh no dheanadh e. Goirid an déigh dara pòsaidh an rìgh thugadh ionnsuidh no dhà air a bheatha thoirt air falbh le puinnsein. Chuireadh a bhan-mhorair Glamis, piuthar Iarl' Aonghais, gu bàs air son so; agus duin' uasal eil', an ùine thrì bliadhna an déigh sin, da 'm b' ainm Sìr Seumas Hamilton. Bha cuid a' cur 'an teagamh nach b' ann le ceartas a chuireadh an duine so gu bàs. Ach bha na nithe so a' tarruing cianalais air an rìgh, 's ga thoirt gu bhi smuaineachadh gu 'n robh a naimhdean diomhair ni bu lionmhoire na bha iad.

7. Bhàsaich Seumas Beuton, àrd-easbuig Chill-Rimhinn, 'sa bhliadhna 1539, agus thàinig Daibhidh Beuton 'na àite do 'n dreuchd sin. Bha e nis air àrdachadh a dh' ionnsuidh na h-inbh' is àirde 's an eaglais Phàpanach, fo 'n Phàpa fein. Fhuair rìgh na Fraing' e bhi air a dheanamh 'na Chàrdinal, air son an làmh a bh' aig ann a bhi 'toirt mu 'n cuairt nan cùmhnantan pòsaidh eadar rìgh Seumas, agus na ban-phrionnsachan Frangach. Goirid an déigh dha bhi air a shuidheachadh 's an dreuchd, chruinnich e coinneimh mhòr de luchd-dreuchd na h-eaglais, agus de na h-àrd-uaislibh a bha fathast air a thaobh. Shuidh e féin air ceann na coinneimh so leis gach greadhnachas talmhaidh a bha e comasach a nochdadh. Chuir e 'n céill aig a' choinneimh so cia mòr an cunnart 's an robh an eaglais o na teagasgaibh ùr ud a bha tighinn a nuadh do 'n tìr; 's gu 'n robh e meudachadh a' chunnart, na teagasgan so a bhi faotainn uiread de mhisneachadh o'n rìgh féin. Bha'n Càr-

dinal, gun teagamh, eudachail air son an tomhas de chàirdeas a bha fathast a' mairsinn eadar an rìgh agus a shean charaid Sìr Daibhidh Lindsi, a bha 'na aon de phuist an ath-leasachaidh. Bha Lindsi 'na bhàrd 's bhiodh e ag aoireadh nam Pàpanach le geurad cainnt a bha anabarrach sàraicht' orra. Bha bàrdachd 'us sgriobhaidhean eil' an duine chòir so, 'na meadhon air mòran cuideachaidh a dheanamh le aobhar na fìrinn aig an àm ud, agus air son sin tha e féin air a chur far comhair 'an seann dealbhaibh 'na shuidh' air caithir agus innein aig air a bheulaobh air a bheil e cumail iuchair mhòr le 'laimh thoisgeil, agus òrd maith trom aige 'na làimh dheis, air a ghualainn leis a bheil e briseadh na h-iuchrach 'na bloighdibh. Ach cha bu dàna le Beutonach no eile làmh a chur air Sìr Daibhidh. Bha 'n rìgh 'na charaid aige. Agus 'an àit' a bhi diombach dheth air son a bhi ro chruaidh air na sagartaibh, 's ann a bhiodh e féin a' cur rann an sud 's an so ris a' bhàrdachd gus a' deanamh ni bu ro ghéire. Bha 'n rìgh, mar an ceudn' a' deanamh taoibh ris an sgoileir ainmeil ud Seòras Buchanann, a bha 'na aon de 'n luchd-saothrachaidh 'an obair an ath-leasachaidh. Ach aig a' choinneimh mhòir so, thug an Càrdinal iomradh air Sìr Iain Borthuic mar neach a ghabh ri beachdaibh an t-saoibh-chreidimh, agus ghairm e air tighinn a làthair agus freagradh a thoirt do 'n chuis-dhìtidh so, a bha 'na aghaidh. Ach bha Borthuic air rabhadh fhaotainn, agus theich e gus an d'fhuair e stigh do Shasunn. Agus o nach b' urrainn iad gréim fhaotainn air féin gu pearsonta, loisg iad a dhealbh goirid an déigh sin, araon 'an Duneidin agus 'an Cill-Rìmhinn. 'S e 'm beachd a bh' aig an rìgh mu thimchioll na h-eaglais, gu 'n robh i glé thruaillidh, ni a bha soilleir do na h-uile, agus feumach air a leasachadh, ach aig an àm cheudna gur h-ann leis an eaglais féin, agus innte féin bu chòir do obair an ath-leasachaidh sin tòiseachadh agus dol air aghart. So am beachd a bh'aig mòran, agus a th' aig cuid gus an là 'n diugh; gun a bhi toirt fainear gur ni eu-comasach e, mar eaglais; cha 'n e sin an ni a tha feitheamh oirre.

7. Anns a' bhliadhna 1540 chuir rìgh Seumas roimh' a dhol air turus air an robh e smuaineachadh iomadh bliadhna roimhe sin. B' e sin seòladh timchioll air Alba. Chuir e 'n uidheam càbhlach anns an robh dà luing dheug le 'n cuid armachd, 'us foghnadh lòin air son an turuis. Chaidh an Cardinal agus Iarlachan Huntlaidh 'us Arain còmhladh ris le luingeas a bhuineadh dhoibh féin. Agus 'n uair a chuireadh iad sin uile còmhladh ri chéile, bha feachd ann a bha co mòr ri armailt bhig. Bha Lindsi air bòrd aon de na luingeis, air son a bhi 'tarruing dhealbh an oirthir mar a bhiodh iad a' dol air aghart. Tha na mapachan, no cairtean a rinn e air an turus so air an gleidheadh gus an là 'n diugh. Sheòl a' chuid-eachd rioghail so gu tuath ri oirthir a 's ear Alba gus an do ràinig iad bun nan lochan 'an coimhearsnachd Inbhernis 'us Chrombaigh; a sin sheòl iad gu Cataobh, 'us Gall-thaobh, 's na h-eileanaibh Arcach, 's air aghart uaithe sin timchioll a' Chairbh, suas ri slios an fhearainn Mhòr-thirich; sheòl iad a sin tarsuinn Cuan-sgìth thun an eilein Leòdhasaich, 's an déigh an t-Eilean fad' uile fhaicinn, ghabh iad a deas thun an eilein Sgiathanaich. Agus an déigh cuairt a chur air an eilean Mhuileach 's air na h-eileanaibh eil' a th' air taobh 's iar Earraghaeil, chaidh iad timchioll Maoil Chinn-tìre gu eileanaibh Arain 'us Bhòid, 's sheòl iad a steach Amhainn Chluaidh, far an tàinig iad gu crioch an turuis aig Dunbarton. Choinnich Pàrlamaid na rioghachd goirid an déigh so, agus fhuair an rìgh co-aonta na cuideachd sin gus na h-Eileanan a 's iar uile, o Cheanntìre thun a' Chairbh a ghabhail dha féin mar ni a bhuin-eadh do 'n chrùn, a chionn gu 'n do chaill uachdaranan an fhear-ainn sin na h-uile còir air, air son an àir a mach 'an aghaidh ùgh-darrais an rìgh. A thuilleadh orra sin ghabh e eileanan Arcu 'us Shealtainn, agus mòran fearainn air tìr mòr Alba, gu h-àraidh 'an ceann a deas na rioghachd. Cha 'n 'eil e furasd a dheanamh a mach le dearbh-chinnt o eachdraidh nan aman ud gu 'n robh còir laghail aig an rìgh air a leithid sud a sguabadh a dheanamh air tighearnaibh Gàelach 'us Gallta còmhladh. Tha fios gu 'n d' aid-

ich na h-uile ceann-feadhna, araon air taobh tuath is sear na mòr-thir, agus anns na h-eileanaibh, iad féin a bhi fo lagh do 'n rìgh air an turus chuain a rinn e'n sud, air dhoibh fhaicinn o 'n ghreadhnachas agus an taisbeanadh cumhachd a bha timchioll air nach robh maith dhoibh smuaineachadh air cur na aghaidh, agus mar an ceudna gu 'n tug e leis 'an iarruinn air bòrd an luingeis tearc de na cinn-fheadhna, le leth-sgeul nach robh iad umhail gu leòir; agus gu 'n d' éignich e cuid eile dhiubh gus a leantuinn mar bhraighdibh-gill air son gu 'm fanadh an luchd-leanmhuinn o mhi-riaghailt an déigh sin. Agus mar sin, feumaidh gur h-ann le leth-sgeul air son samhla ceannairc nan linnean a chaidh, a fhuair Seumas Achd a bha ludhaigeadh a' ghniomh chreachaidh ud. Co dhiù chaidh neart thar cheart aig an àm a bha 'n sud, agus feudaidh nach b' fheird cùisean sin an déigh làimh.

8. Bha uachdarain an fhearainn, a tuath 's a deas, a nis a' faicinn gu'n robh 'n rìgh rùnaicht' air an cur fodha, 's an toirt a dh'ionnsuidh a bhi gu h-iomlan 'na chumhachd féin, mar a rinn a sheanair, agus bràthair a mhàthar air na Sasunnaich. Uime sin rùnaich iad an guaillean a chur ri chéil' agus cur an aghaidh an ùghdarrais ud, a dh'fheuchainn an cumadh iad aca féin a' chuid 's an cumhachd a bha chean' aca. Bha mòr earbs' aig an rìgh as a' chuideachadh a gheibheadh e o àrd luchd-dreuchd na h-eaglais 's a' chòmhrag so 'an aghaidh a chuid Morairean. Bha'n Càrdinal agus càch uil' a' gealltuinn sin a thoirt dha, ach bha iad a' sealltuinn air son ni eigin mar luach an saothrach. Dh'fheumadh an rìgh a bhi ga'n cuideachadh-san 'an aghaidh na buidhne roimh am mò a bha dh' eagal orra féin—muinntir an t-saobh-chreidimh, mar theireadh iadsan riu. Cha 'n 'eil e coslach gu'n robh 'n rìgh a' cur gu mòr 'an aghaidh so. An uair a bha buidheann an aghaidh buidhne mar so 'an Alba, thuig Eanruic VIII. gu'n robh cobhoinn ga deanamh eadar cuid de righrean tìr mòr na Roinn-Eòrpa 'na aghaidh féin, a chionn e thréigsinn a' Phàpa, 's e chreachadh nan eaglaisean feadh a rioghachd; agus gu 'n robh na

nàimhdean céin-thìreach ud ag oidhirpeachadh air rìgh Alb' a tharruing do'n chomh-bhoinn so. Ach gu so a bhacadh co fad' 's a b' urrainn e, 's ann a dh'oidhirpich Eanruic air mac a pheathar a thoirt a dh'ionnsuidh nan aon bheachdan ris féin mu theagasgaibh an Ath-leasachaidh, agus mu thruaillidheachd na h-eaglais, agus co feumail 's a bhiodh e dhasan 'an Alba e féin a dheanamh saoibhir le maoin na h-eaglais, mar a rinn e féin 'an Sasunn. Chuir e teachdair cùirt thuig' a dh'aon bhàgh air son nan nithe so a sparradh air, agus fiadhachadh a thoirt dha gu e féin a choinneachadh ann am baile Iorc, gu comh-labhairt mu na dòighibh 's am feudadh iad a chéil' a chuideachadh ann an cur an aghaidh chumhachdan na Pàpanachd. Cha robh ni nach gealladh Eanruic do rìgh Alba na'm b' e 's gu 'n aontaicheadh e ri 'eisimpleir féin a leantuinn a thaobh na h-Eaglais Pàpanaich. Bha Seumas, a réir coslais, air a theannachadh eadar dhà bharail mu ciod an taobh a ghabhadh e—taobh Eanruic, no taobh a' Chàrdinail. Cha robh e 'na charaid no 'na nàmhaid, aon chuid do'n Ath-leasachadh no do'n Phàpanachd. 'S e ni sònruicht' a bha 's an amharc aige cumhachd a chuid Morairean a lagachadh, agus Alb' a thoirt gu 'leithid de chruth, 'an seadh sìobhalta, 's gu 'm b' urrainn e ga riaghladh le 'ùghdarras féin, gun chomas a bhi aig iosal no uasal bacadh a chur air. Agus mar a bha e 'faotainn luchd-dreuchd na h-eaglais ullamh gus a chuideachadh 's a' ghnothuch so le'n comhairle, agus gach dòigh eil' a bha 'n an comas, dh'àicheidh e muigh 's a mach làmh a chur air cuid na h-eaglais air sgàth a shaoibhreas féin a mheudachadh leis. Ach air eagal cur a mach air Eanruic gu buileach, gheall e dol ga choinneachadh gu ruig baile Iorc, na'n ceadaicheadh gnothuichean follaiseach a rioghachd féin sin da; agus chaidh an t-àm a shuidheachadh anns an robh an dà rìgh gus a' chéil' fhaicinn 's a' bhaile mhòr ud.

9. Mu mheadhon an fhoghair air a' bhliadhna sin féin, 1541, thàinig Eanruic le mòr ghreadhnachas gu ruig baile Iorc, gu coinneamh a chumail ri rìgh Seumas. Bha là 's là 'dol seachad,

ach cha robh rìgh Alba ga nochdadh féin. Thàinig an seathamh là a bha Eanruic a' feitheamh, 's cha tàinig Seumas, 's cha tigeadh. Cha 'n fheitheadh Eanruic ni b' fhaide. Phill e do Shasunn ann am mòr chorruich. Ciod a thug air righ Seumas 'inntinn atharrachadh agus a ghealladh a bhriseadh aig an àm ud? Thug an Càrdinal Beutonach 's a chuid easbuigean. Bha iad a' sealltuinn air Eanruic a nis mar shaobh-chreidmheach agus mar an nàmhaid bu mhò a bh' aig an eaglais, agus bha e na ni oillteil leò ri smuaineachadh gu 'n rachadh rìgh Alba chumail coluadar ri leithid de dhuine, gun fhios nach feudadh e 'thoirt a dh' ionnsuidh nan aon bheachdaibh ris féin. Tha Iain Nocs ag ràdh 's an eachdraidh a sgriobh e féin, gu 'm bu roghnuiche leò a dhol do ifrinn na gu 'n leigeadh iad leis an rìgh a dhol a chumail na coinneimh ud. Thug iad brìb mhòr da chuid cùirteiribh air son impidh a chur air fantuinn á Sasunn. Rinn cùirt na Frainge na ghabhadh deanamh air son an aobhair cheudna. Agus a thuilleadh air gach ni dhiubh sin, gheall an Càrdinal agus a chomh luchd-dreuchd, leth-cheud mìle crùn òir a phàigheadh do 'n rìgh 's a' bhliadhna na 'm fanadh e air falbh o Eanruic an uair ud. Gheall iad dha mar an ceudna còmhnadh maith a dheanamh ann an cur cruinn armailt na 'm b'e 's gu 'n smuainicheadh rìgh Shasuinn air cogadh. 'N uair a chuireadh gach ni dhiubh so 'an ceann a chéile 's an aon slige, thug iad ceann na meidhe gu làr. Rùnaich Seumas dlùth-leantuinn ris a bhuidheinn Phàpanaich, agus fantuinn air falbh o bhràthair a mhàthar, ciod sam bith na dh' fheudadh e fhulang air son sin. 'S e bun a bh' ann chuir Eanruic feachd lionmhor ri chéil' 'an ùine gheirid leis an do bhris e steach air ceann deas Alba, agus an robh e losgadh 's a' fàsachadh nam bailtean, mar a bha e gabhail roimhe gu tuath. Bha Diùc Norfoc air ceann na h-armailt so. Chuir Seumas teachdairean an coinneamh an Diùc gu cùmhnantan sìth a dheanamh, agus dh' àithn e do Iarla Huntlaidh agus Iarla Home, as an robh lan-earbs' aige, iad a bhi furachar mu ghluasadaibh an Diùc. Chuir an rìgh, aig an àm cheudna, sùrd air togail shaigh-

dearan gu seasamh 'an aghaidh nan Sasunnach. 'An ùine nach robh fada fhuair e deich mìle fichead fear cruinn air monadh dlùth air Duneidin. Leis an fheachd so mharsail e thun na crìche Sasunnaich. Champaich iad 'an àite ris an abrar monadh Fala. Ach mu 'n tàinig iad idir gu ionad tharruing lann ris an nàmhaid, chualas gu 'n robh an Diùc a' pilltinn air ais do 'n taobh deas, air éigneachadh gu sin a dheanamh le gainne lòin, 's le fuachd a' gheamhraidh. Dh' òrduich an rìgh an sin do 'n fheachd marsail air aghart gu Sasunn, agus tòrachd na rinn na Sasunnaich de chall, a thoirt a mach. Ach cha chuireadh na morairean Albannach cos air ùir Shasuinn. Thuirt iad gu 'n tàinig iad an fhad ud air chomhairl' an rìgh, a dhionadh an dùthcha o 'n nàmhaid, ach la 's gu 'n do theich na Sasunnaich, nach robh iad a dol a chogadh riu 's nach robh aobhar sam bith air son a chogaidh, ach esan a bhi gabhail cus de chomhairle nan easbuigean. Chluinnteadh, mar an ceudna, gearan an sud 's an so, air feadh a' chaimp, gu 'n robh e 'na rìgh shagartan ni b' fhearr na bha e 'na rìgh dhoibhsan. An déigh do Sheumas na b' urrainn e dheanamh, an toiseach, 'an rathad bagraidh, 's an sin 'an rathad impidh, air son na morairean a chur a chreachadh nan Sasunnach, 's iadsan a bhi leantuinn air diùltadh, phill e air ais do Dhuneidin lan feirge. Bhris na morairean sios an camp' air an ath là, 's phill iad dhachaidh.

10. Bha rìgh Seumas gu h-anabarrach air a thàmailteachadh air son an dòigh 's an do làimhsich na Morairean e. Bha e soilleir dha nis gu'n robh iad a' cur an guaillean ri chéil' air son cur an aghaidh 'ùghdarrais aig na h-uile cothrom fàbharrach a gheibheadh iad. Bha so 'na aobhar brisidh cridhe nach bu bheag dha. Ach bha tearc de chàirdean aige fathast a measg nan àrd-uaislean, as am feudadh e earbsadh; agus bha na h-easbuigean uil' air a thaobh. Rùnaich iad sin uil' armailt a chur air ghleus air son briseadh a steach air taobh tuath Shasuinn, gu ni-cigin de thogail a thoirt do'n rìgh ann an rathad a thòileachadh. Fhuair

iad mu'n cuairt air deich mìle saighdear cruinn. Air ceann na h-armailt so thriall an rìgh gu deas. Stad e féin aig àite ris an abrar Carlabheroc. Ghabh Morair Macsbhel air aghart leis an armailt; ach bha droch an-amharus fathast a' leantuinn ris an rìgh nach robh am Morair so, no aon sam bith dhiubh, dìleas da; agus thug e òrdugh dìomhair, co luath 's a ruigeadh an t-arm amhainn Esk, gu'm biodh Olibher Sinclair, fear làimhe deis' a bh' aige féin air éigheach 'na àrd Sheanalair. Bha na h-oifigich 's an sluagh gu h-iomlan a' sealltuinn sios air an fhear so chionn e bhi 'na mhac duine bhochd, agus tre mhòran seòltachd e bhi 'mealtuinn cus de fhàbhar an rìgh. Thogadh suas e air àireimh shleaghan, air guaillibh ceathrar de na saighdearaibh gus am barantas a bh'aig' air son comannd an airm a ghabhail a leughadh. Ach cha bu luaithe chuala na saighdearan an t-òrdugh so na chaidh iad dheth 'n rian buileach. Dh'éirich troimhe chéile mor's an fheachd. Aig an uair chunnartaich so bha buidheann mharcaichean Sasunnach, anns an robh ceithir no cuig a cheudan, air tighinn air fàir' a dheanamh amharc-gloinne air an arm Albannach. An uair a chunnaic iad an t-eas-òrdugh 's an robh an t-arm, gun uiread is sreath slàn, 's e smuainich iad ionnsuidh a thoirt orra, teare 's mar bha iad. 'S gann a bha ùin' aig an arm Albannach gu dhol an òrdugh mu'n do ràinig na Sasunnaich iad. Ach cha b' ann air cogadh no iad féin a dhionadh o'n nàmhaid a bha 'n aire; 's ann a bha iad air bhoil le feirg 'an aghaidh an ceannard 's an rìgh féin. 'S gann a tharruing iad armachd idir gu iad féin a dhionadh, 's thug iad cùl do'n nàmhaid. Chaidh àireamh mor-dhiubh a mharbhadh, agus chaidh mìle priosunach a ghlacadh; 'n a measg sin bha Morair Macsbhel féin, agus seisear no mòr-sheisear Mhorairean eile. Bu roghnuiche leò leigeadh leis an nàmhaid an glacadh na'n aghaidh a chur a ris air an rìgh 's an staid an robh e. An uair a chunnaic 's a chuala rìgh Seumas mar a thachair do'n armailt so, leis an robh e 'n dùil dioghaltas a dheanamh air Sasunn air son iad a chreachadh 's a losgadh bhailtean air

a thaobh féin de 'n chrìch, bha 'chridh' air briseadh leis an tàmailt. Phill e air ais do Dhuneidin air a nàrachadh 's air a sharachadh mòran ni bu mho na ged a bhiodh e gu pearsont' air a ruagadh ann leis an nàmhaid. Luidh tròm-chianalas a nis air a spiorad, a bha e eu-comasach dha chur dheth féin. Shuidheadh e laithean iomlan 'na sheòmar gun duine còmhladh ris, agus 's gann a gheibhteadh focal uaithe. Bha e faicinn gu 'n robh na h-uile nithe a' dol 'na aghaidh. Cha robh aige de theaghlach ach dithis leanaban mhac, Artur agus Seumas, 's bha iad le chéil' air bàsachadh goirid roimhe so. Bha ceannairc a chuid iochdaran agus an tàir a bha iad a' deanamh air 'ùghdarras, agus air a luchd-comhairl' a' sior dhol am meud; agus bha h-oidhirpean a rinn e mu dheireadh air 'ùghdaras agus 'onair a chumail suas air dol buileach 'na 'aghaidh. Ghoid e air falbh, cha mhòr na aonar, a dh' ionnsuidh na lùchairt a bh' aig' ann am Facland. Ghabh e 'leabaidh an sin. Dh' fheòraich a luchd-frithealaidh dheth c' àit am b' àill leis ullachadh a dheanamh air son an Nollaig a chur seachad, "Ullaichibhse far an àill leibh," thuirt e, "ach mu 'n tig là Nollag, bithidh sibh gun mhaighstir agus an rioghachd so gun rìgh." Ghiùlaineadh teachdaireachd thuige goirid an déigh so gu 'n robh bhan-rìgh air a h-aisead air ban-phrìonnsa. "Ma 's ann mar sin a tha," ars' esan, "biodh toil Dhe deanta, thàinig e le nighinn, 's falbhaidh e le nighinn," a ciallachadh gu 'n tàinig an crùn do theaghlach nan Stiubhartach le nighean rìgh Raibeirt 's gu 'm falbhadh e as air an dòigh cheudna. Bhàsaich an rìgh leis a bhriseadh cridh', an ceann seachduin an déigh breith an naoidhein so, anns an naoidheamh bliadhna fichead de 'rioghachadh, agus an t-aonamh deug thar fhichead de 'aois. air an dara là thar fhichead de mhìos meadhonach a gheamhraidh 1542.

## CAIB. XXVI.

### MAIRI.

B' e Màiri ainm an naoidhein so a thàinig a nis gu bhi 'na ban-oighr' air crùn Alba. Thòisich a trioblaidean aig a' chreithil, 's dhlùth lean iad rithe dh' ionnsuidh na h-uaighe. Nochd an Càrdinal litir leis an robh e féin air òrduchadh, a réir toil an rìgh, 'na Thàinisteir air an rioghachd, agus 'na fhear-gleidhidh pearsa na ban-righ òig gus an tigeadh i gu aois. Cha chreideadh àrd-mhaithean na tìre gu'n do sgrìobh rìgh Seumas a leithid de litir riamh. 'S ann a mheasadh am Beutonach mar bhreugair air son na h-oidhirp ud a thug e air an riaghladh a ghlacadh dha féin. B' e Seumas Hamilton, Iarl' Arain, an ath oighr' a b' fhaisg air a' chrùn. Rinneadh roghuinn deth-san air son na Tàinisteireachd. Bha 'n t-Iarl' Araineach aig an àm so 'na charaid do 'n mhuinntir a bha 'craobh-sgaoileadh theagasgan an Ath-leasachaidh. 'S e 's coslaiche gu'n robh an t-ana-ceartas agus an nàimhdeas a nochd luchd-riaghlaidh na h-eaglais d'a charaid, Mr Pàruig Hamilton, an déigh a thionndadh an aghaidh nam ministeirean fuileachd-ach sin. Rùnaich Eanruic VIII. a nis Alb' agus Sasunn a cheangal ri chéil', anns an dòigh 's an d' oidhirpich Eideard I. sin a dhean-amh, dà cheud gu leth bliadhna roimhe so, le 'mhac féin a phòs-adh ri ban-righ Alba. Chuir Eanruic cùirt-theachdairean do Dhuneidin gu cùmhnantachadh ris an Iarl' Araineach mu 'n ghnothuch so. Bha na cùmhnantan 's a' cheud dol a mach co cruaidh 's nach éisdeadh na morairean Albannach riu. Ach mu dheireadh thàinig an Sasunnach a nuas co fada 's gu 'n d' fhuair an Tàinisteir cothrom na cùmhachdan a sheulachadh. 'N uair a

thuig an Càrdinal, 's a chomh-luchd dreuchd gu 'n robh am ban-rìgh air a gealltuinn 'am pòsadh do mhac rìgh Shasuinn air an robh iad ag amharc mar an nàmhaid bu mhò a bh' aig an eaglais air fad, léugh iad an t-eagal, 's rùnaich iad, na 'm bu chomasach e, gu 'm bitheadh an còrdadh ud air a bhriseadh. Bha fios aig a' Chàrdinal gheur-sheallach, gu 'm bu duine meath-chridheach, neò-sheasmhach an t-Iarla, 's a réir coslais, gu 'n gabhadh e toirt mu 'n cuairt gu 'bheachdaibh féin, na 'm biodh innleachdan freagarrach air an cleachdadh ris. Bha bràthair diolain aig an Iarla 's an Fhraing, Iain Hamilton. Chuir an Càrdinal fios air an fhear so, agus air fear eile, Daibhidh Panter, duine carach, a bha 'n déigh so 'na easbuig Rois, iad a ghreasad dachaidh. Chinnich leis a' Chàrdinal, Panter fhaotainn faisg air pears' an Iarla còmhladh ri bhràthair féin, Iain Hamilton. Cha b' fhada gus an do chinnich leò sin an Tàinisteir a thionndadh gu bhi 'na eas-caraid do 'n Ath-leasachadh, 's na sheirbhiseach umhail do 'n Chàrdinal 's na h-uile ni a dh' iarradh e. Dh' àicheadh e gu follaiseach an creideamh Ath-leasaichte, 's a measg nan ceud nithe a lean mar thoradh air an àidhcheadh sin, bha briseadh a' chùmhnaint pòsaidh eadar a bhan-rìgh òg 'us mac rìgh Shasuinn. Bha Eanruic VIII. gu mòr air a bhrosnuchadh leis a bhriseadh coimh-cheangal ud. Chuir e 'n uidheam feachd lionmhor mara 's tìre, leis an do bhris e steach air taobh deas Alba, o 'n chrìch Shasunnaich, agus an deachaidh mòran call' a dheanamh timchioll air ceann-bhaile na rioghachd. Fhuair an t-Admaral Sasunnach, Hertford, cothrom a chuid saigh-dearan a chur air tìr 'an Lìbhte gun ghrabadh sam bith. Chreach iad Duneidin, 's loisg iad e rìs. Mhair na lasraichean trì làithean. Chreach 'us loisg an t-arm tire, na 'n tighinn 's nan dol, a' chuid a b' fhearr de 'n dùthaich a deas air Duneidin. Bha so 'an toiseach an t-samhraidh 1544. Air an ath bhliadhna thug Hertford cuairt sgriosail eile do cheann a deas Alba. Cha d' fhan e 's an rioghachd ach cuig laithean deug, ach 's an ùine ghoirid sin loisg na Sasunnaich seachd tighean mhanach, se caistealan deug, cuig

bailtean margaidh, dà cheud dà fhichead 'us trì beag bhailtean, trì mùillean deug, agus trì Osbadalan. Bha 'n losgadh 's an creachadh, 's am marbhadh so uil' air sgàth Mairi òig Stiùbhart. Ach ged a bha 'n dioghaltas so, 'na riarachadh do spiorad fuilteach Eanruic, bha e deanamh lagachadh mòr air 'aobhar a measg gach inbhe sluaigh 'an Alba, a bha 'g ràdh "nach bitheadh an aignidhean am feasd air an cosnadh le leithid sud de gharbh shuirghidh."

2. B'e 'n ath ni a lean mar thoradh air an Tàinisteir a thionndadh o'n chreidimh Ath-leasaichte, gu'n d'fhuair 's gu'n do ghabh am Beutonach a nis an t-srian fhuasgailt' air a ghualainn gus a' gheur leanmhuinn an-tromachadh gu h-anabarrach an aghaidh chàirdean na firinn. Thòisich e 'm baile Pheirt. Chaidh cuigear-fhear agus aon bhean phòsd', a thugadh 'na làthair an sin, a dhìteadh gu bàs. B' i 'chùis dhìtidh a thugadh nan aghaidh gu 'n robh iad na'n saobh chreidmhich, agus b' e 'm bàs a dh' òrduich an Càrdinal dhoibh gu'm biodh iad air an crochadh, agus am boirionnach air a bàthadh. Bha i air a h-aisead goirid roimhe sin, agus an uair a bha i 'na luidhe dh'iarr boirionnach eil' a bha mu'n cuairt di oirr' ùrnuigh a dheanamh ris an Oigh Muire. Thuirt ise nach deanadh i ùrnuigh ach ri Dia a mhàin. Air son na cainnte so dhìteadh i. Dh'aslaich i cothrom fhaotainn am bàs fhulang còmhladh ri a fear pòsda; ach dh'àicheadhadh sin di. Co luath 's a chunnaic i 'companach a' fulang a' bhàis, chaidh a giùlan air falbh gu lochan uisg' a bha dlùth air làimh, agus a naoidhean fathast an crochadh ri h-uchd. Tharruing i air falbh an leanabh o 'cìch, agus thug i seachad e do 'bana-choimhearsnaich, agus do chùram an Tì sin is e athair nan dìlleachdan. Thilg iad an sin 's an uisg' i agus bhàsaich i gun spàirn sam bith, làn de chomhfhurtachdaibh nan sgriobtuirean. Ghabh an Càrdinal borb an sin a mach air feadh na dùthcha mu 'n cuairt, a' cur ùmhlaidhean airgid air cuid, agus a' cur cuid eil' 'am priosun, agus a' geur-leanmhuinn cuid eile gu bàs. Bha e giùlan an Tàinisteir thruaigh còmhladh ris na h-uile taobh a bha e 'dol, gus am bitheadh

samhladh ùghdarrais, gu sìobhalta co maith 's gu spioradail, aig na h-uile ni' a bha e 'deanamh.

3. Ach bha 'n t-àm a nis a' dlùthachadh anns an robh cupan aingidheachd a' Chàrdinail fhuiltich gus a bhi air a lionadh suas. Thugadh fainear le cuid de luchd-eachdraidh gu 'n do bhuail e clag a bhàis féin, ann a bhi cur gu bàs an duin' urramaich ud, Seòras Uiseart. Bha 'm Fiùdhalach so an toiseach a' teagasg na cainnte Greugaich 'am baile Mhontròis. B' ann 's a' chainnt so a sgriobhadh an Tiomnadh Nuadh an toiseach. Cha 'n fhuilingeadh an eaglais Phàpanach gu 'm biodh eòlas aig daoinibh air na Sgriobtuiribh 'an cainnt sam bith, no idir 's a' cheud chainnt. Dh' fhuadaich easbuig Bhrechin air falbh as an tìr e air son a bhi teagasg eòlas na cainnt' ud. An déigh fantuinn àireamh bhliadhnachan air fògradh 'an Sasunn, thàinig e air ais do Alba, mu 'n bhliadhna 1543. Thòisich e air searmonachadh theagasgan an Ath-leasachaidh gu follaiseach, agus le mòr bhuaidh 'am baile Dhundeadh. Dh' fhuadaich luchd-dreuchd na h-eaglais air falbh a rìs e. Chaidh e do thaobh 's iar Alba far an do lean e air searmonachadh. Ach air do 'n phlàigh briseadh a mach 'an Dundeadh, phill e do 'n bhaile sin. Agus ged a bha mòran a' tuiteam leis a ghalair ghabhaltach so, dh' fhan Uiseart na 'measg a' frithealadh chomhfhurtachdan nan sgriobtuirean doibh, agus chomhfhurtachdan corporra mar a b' urrainn e. Thug fear de na sagartan ionnsuidh air a' bheatha thoirt dheth an sin, agus an déigh caol-thearnadh o ionnsuidh a rinneadh air a thoirt suas do chumhachd a' Chàrdinail, chaidh e do Dhuneidin. Bha nàimhdean folchuidh ga chuairteachadh a nis na h-uile ceum a dheanadh e, agus mheasadh iomchuidh a bhi giùlan claidheamh mòr roimhe gus a phears' a dhionadh o ainneirt. B'e Iain Nocs a bha giùlan a chlaidheamh mu 'n àm so. 'An ùine ghoirid chaidh e do bhaile Hadington, far an do shearmonaich e agus á sin do Ormiston. Bha uachdaran an àite sin 'us fear no dithis eile de uaislean na dùthcha 'na chuideachd. Dh'iarr Iain Nocs a dhol còmhladh riu, ach cha do leig Uiseart so dha, ag

radh, "Pill gu 'd chuid cloinn', is leòir aon duin' a chur gu bàs aig an aon àm." Bha Nocs 'na mhaighstir sgoil' 'an teaghlach duin' uasail. Air an oidhch' an déigh do Nocs dealachadh ris chaidh an tigh 's an robh Uiseart a chuairteachadh le marc shluagh armaicht', agus Iarla Bhotuel air an ceann. Bha 'n Tàinisteir agus an Càrdinal fagus doibh le feachd eil', air sheòl 's nach robh dòigh air teicheadh, no cur 'n an aghaidh. Dhiùlt an duin' uasal aig an robh Uiseart air aoidheachd a thoirt suas doibh gus an do gheall Botuel air 'fhocal gu 'n dionadh e beath' Uiseart o naimhdeas a Chàrdinail no mur b' urrainn e sin a dheanamh, gu 'n tugadh e air ais d'a chàirdibh e. Thug an Càrdinal agus a' bhan-rìgh, bantrach an rìgh, air Botuel an gealladh so a bhriseadh. Chaidh Uiseart a ghiùlan do Chill-Rìmhinn agus fhàgail 'an sin 'na phriosunach an làmhaibh a nàmhaid. Ged a dh' oidhirpich cuid de uaislean na tìre stad a chur air cuthach a' mhortair aig an àm so, dh' fhairtich orra sin a dheanamh. Ghairmeadh Uiseart air beulaobh a Chàrdinail 's a luchd-cuideachaidh, 's fhreagair e gu buadhach na h-ochd cinn deug a bha 's a chùis dhìtidh 'na 'aghaidh. Ach bu shuarrach sin acasan. Chòird iad uile le aon ghuth e bhi air a losgadh gu bàs mar shaobh-chreidmheach air an ath latha. A réir na binn so, thugadh a mach am mairtireach gu bhi air a losgadh 's an aon dòigh a rinneadh air Pàruig Hamilton. Bha gunnaidhean mòr a' chaisteil air an tionndadh ris an àite 's an robh an tòrr connaidh air a thogail, a chum 's nach gabhadh dream sam bith de 'chàirdean orra tighinn ga theasairgin. Bha barra-bhalla, àrd-thùir, agus uinneagan a' chaisteil air an crochadh thairis le eudach riomhach de obair ghréis, agus suidheagana le cluasagaibh-suidhe greadhnach air an sgaoileadh agus air an uidheamachadh mu bhonn nan uinneag, far am feudadh an Càrdinal 's na h-easbuigean iad féin a shìneadh aig an socair, agus làn an sùl a ghlacadh mar àilghios d'an cridheachaibh de phiantaibh bàis sheirbhisich an Tighearn, a bha nis r'a fhianuis do fhirinn Chriosd a sheulachadh le 'bhàs. Ann a bhi ga cheangal ris a' phost iaruinn, 's na

lasraichean a bhi 'g iathadh uime gu goirid, bha e 'g earalachadh an luchd-aimhirc leis an robh e air a chuairteachadh gun iad a bhi idir a' gabhail oilbheum de fhocal Dé, ged a bha iad a' faicinn nam fulangais a bh' air an ullachadh fa choinneamhsan; dh'aslaich e orra focal Dé a chreidsinn agus géill a thoirt dha. An déigh do na lasraichean éiridh suas timchioll air, sheall e rathad a' chaisteil 's ghlaodh e mach, "esan, a tha nis an sud, o'n ionad àrdaicht' ud a' gabhail àilghios d' a shùilibh o'm phiantaibhsa, 'am beagan laithean crochar a mach o 'n ùinneig cheudn' e féin, agus e 'n tàir co iosal, 's a tha e 'n diugh ga shocrachadh féin 'na uabhar." Bha 'n tein' a nis air lasadh suas gu fiadhaich garg, agus 'an tearc de mhionaidibh bha 'chorp 'na luaithre.

4. Cha robh easbhuidh molaidh aig a luchd-cuideachaidh féin air a' Chàrdinal a chionn i bhi co misneachail; ach chuir àireamh nach bu bheag de mhaithibh na tìr' an cinn cuideachd gu rian a ghabhail air stad a chur air obair a' mhortaidh leis nach feudtadh giùlan ni b' fhaide, mur robh iad toileach iad féin a thoirt thairis gu bhi nan saor chreich do'n mhortair ud gus an casgairt a réir a thoile féin. A measg na cuid a b' aithnichte de bhuill na comhairle dìomhair so bha Iain Lesli, bràthair Iarla Rothais, Uilleam Circaldi, 'oighre, Pàruig Carmichael, agus Seumas Melbhil, de theaghlach Charbi. Bha àireamh maith de dhaoin' a b' isle 'an inbh' a bha co dainguichte 'n an rùn ris na ceannardan féin 's a' ghnothuch. Tha cuid de luchd-eachdraidh a' gabhail orra féin a dhearbhadh gur h-ann mar luchd-tuarasdail air son blàthachaidh maith pàighidh o rìgh Shasuinn a rùnaich na diùlanaich so an tìr a shaoradh o'n mhortair ain-iochdmhor ud. Bha e soilleir gu leòir gu'n robh Eanruic ro dheònach air cur as do'n Chàrdinal air sheòl-eigin. Ach feudaidh neach sam bith a sheallas air a' ghnothuch o thoiseach gu deireadh, 'an eachdraidh a' ghniomh 's an ama, e féin a riarachadh air a' phuinc nach robh aobhar air bith eil' aca sud air son an ni a rùnaich iad a dheanamh a thaobh a' Chàrdinail, agus a choimhlion iad, ach dìreach gu'n robh iad a' toirt seirbhis do Dhia leis a'

ghniomh, agus mar bu luaithe bhiodh breitheanas Dhé air a chur an gniomh 'an aghaidh an duin' eucoraich ud, gur h-ann a b'fhearr, co dhiù bha iad ceart no mi cheart ann a bhi tighinn a dh' ionnsuidh na barail sin.

5. Air maduinn an ochdamh là fichead de cheud mhìos an t-samhraidh, fhuair sea fir dheug de'n mhuinntir ud a dh' ainmich sinn a steach do Chaisteal mòr Chill-Rìmhinn a lion fear 'us fear agus dealaicht' o chéil' a measg luchd-oibre bha dol a steach—saoir 'us clachairean, de'n robh àireamh lionmhor a nis air an tuarasdalachadh air son an caisteal a chur 'an uidheam séisd a sheasamh, na'n éireadh sluagh na tìre 'na aghaidh air son an droch ghniomh a rinn e mu dheireadh, agus gach olc eil' a rinn e. Cha robh fios aig neach sam bith nach b' ann de 'n luchd-oibr' a' bhuidheann mhisneachail ud, o'n a bha iad a measg chàich. Ach 'n uair a fhuair iad uil' a steach, ghlac iad fear gleidhidh a' gheata, dhùin iad an geat', agus ghléidh iad na h-iuchraichean. Ghabh iad an sin romp' o sheòmar gu seòmar, agus mar a bha seirbhisich a chaisteil a' coinneachadh riu, bha iad ga 'n glasadh a stigh, no ga 'n cur a mach as a chaisteal. Fhuair iad mu dheireadh gus an t-seòmar 's an robh an Càrdinal 'na chodal. 'N uair a dhùisg e 's a mhothaich e gu 'n robh 'n càisteal 'an làmhaibh a nàimhdean thug e ionnsuidh air teicheadh. Ach bha gach dorus glaiste. Ghlais e 'sheòmar air an taobh a stigh 's dh' oidhirpich e cùmhnant a dheanamh riu gu 'n caomhnadh iad a bheath', ach cha tug iad gealladh sam bith dha. 'N uair a bha e 'diultadh fosgladh, ghlaodh iad air son teine. Dh' fhosgladh an sin dorus an t-seòmair, 's thilg an Càrdinal e féin sios 'an caithir ag éigheach "is sagart mis' is sagart mise, cha mharbh sibh mi." Leum Iain Lesli, agus Pàruig Carmichael air, agus shàth gach fear dhiubh a bhiodag 'na chòrp. "Ach," ars' Seumas Melbhil, "'se tha 'n so obair agus breitheanas Dé ged is ann 'an uaigneas a tha iad." Chuir e 'n sin roinn a chlaidhcimh ri broilleach a Chàrdinail, agus thug e earail da aithreachas a dheanamh air son a bheath' aingidh, 's gu h-àraidh air son dòirt-

eadh fol' an duine dhiadhaidh sin, Seòras Uiseart, agus ars' esan, "Tha mi 'n so a' deanamh fianuis an làthair mo Dhé nach e eagal sam bith a th'agam roimh olc a dh'fheudadh tu dheanamh orm féin a tha toirt orm am buille so a thoirt duit, ach a mhàin gu'n robh thu, 's gu bheil thu a d' nàmhaid do shoisgeul Chriosd." Air a so shàth e 'chlaidheamh troimh' choluinn an truaghain a dhà no thrì uair-ean, agus bhàsaich e 'glaodhaich, "Is sagart mise! is sagart mise! mo nàire! mo nàire!" 'S gann a bha 'n Càrdinal marbh 'n uair a a dh'éirich iorghail mhòr feadh a' bhaile leis an sgeul a dh'innis an dream a chuireadh a mach as a' Chaisteal. Chruinnich mòran de'n t-sluagh mu choinneamh a' Chaisteil, 's ghlaodh iad, ciod a thach-air do'n Chàrdinal? 's gu'm feumadh iad fhaicinn. An sin ghabh an luchd-tòrachd an corp agus chuir iad na luidhe sìnt' e aig bonn na dearbh uinneig far an do shuidh e goirid roimhe sin ag amharc air piantaibh Uiseirt. Smuainich an sluagh gu'n robh briathran bàis an duine mhaith sin a nis air an coimhlionadh, 's phill iad dachaidh gun tuilleadh a ràdh no dheanamh.

6. Bha deadh fhios aig Seumas Melbhil 's aig a luchd-cuideach-aidh gu'n robh iad a nis 'an suidheachadh cunnartach, agus gu 'm bitheadh cumhachd sìobhalt na rioghachd, agus gu h-àraidh cumh-achd nam Pàpanach air an cleachdadh 'n an aghaidh féin. Agus mar sin 's e rùnaich iad gun dìonadh siad iad féin 's a' Chaisteal co fad 's a b' urrainn iad, le còmhnadh chàirdean sam bith le'm b'àill tigh-inn a steach do'n daingneach còmhladh riu. Thàinig an Caisteal so nis gu bhi 'na uaimh Adullaim. Na h-uile neach air an robh eagal gu'n cuireadh na h-easbuigean Pàpanach làmh ann bhiodh iad sin a' teicheadh a dh'ionnsuidh a' Chaisteil mar gu ionad dìdein. Bha saorsainn ac' a bhi mach 's a steach as a' Chaisteal mar a thog-radh iad, a chionn muinntir a' bhail' a bhi bàigheil riu. Ach 'an ùine ghoirid chuir an Tàinisteir séisd ris an daingneach gus a glacadh. Cha robh aig' ach beagan ghunnaidhean, 's cha d' rinn iad làthrach air ballaibh làidir na h-aitreibh ud. B' éigin da 'n t-séisd a thogail; ach an uair a thuig rìgh na Frainge gu 'n robh

Sasunn ag ullachadh air son còmhnadh leis na laoich ud a bha ga'n dionadh féin 's a' Chaisteal chuir e feachd lionmhor uaithe leis an robh 'n daingneach gu h-obann air a cuairteachadh air muir 'us tìr air gach taobh. Bha Iain Nocs air dol a steach do 'n Chaisteal mu thoiseach an earraich roimhe sin, agus bha muinntir Chill-Rìmhinn air toirt gairm fhollaiseach dha gu bhi 'na mhinisteir Pròstanach ac' a' searmonachadh theagasgan an Ath-leasachaidh. B' ann 's a' bhaile so agus aig an àm so a thòisich e air seirbhis fhollaiseach na ministrealachd. Theireadh an luchd-éisdeachd gu'n robh a' mhuinntir a chaidh roimh' a' cinnteachadh air geugaibh na Pàpanachd, ach gu'n robh am fear so ga bualadh aig a freumhaibh. Cha do labhair Pàruig Hamilton no Seòras Uiseart riamh co geur ris an fhear so: chaidh iadsan a losgadh, agus cionnus a théid am fear so as? Ach cha bu duin' Iain Nocs a mhùchadh a sholus, no chumadh air ais na b' aithne dha air eagal Pàpa no sagart. Bha coinneamh mhòr air a cumail eadar e féin 's luchd-dreuchd na h-eaglais Pàpanaich a bha fosgailte do mhuinntir a' bhaile. Lean buaidh chomharraicht' a' choinneamh so. Chunncas leis na h-uile nach robh seasamh cas aig na sagartaibh ri aghaidh an t-soluis a thug Nocs o na sgriobtuiribh gu bualadh air saobh theagasgaibh 'us cleachdaidhibh na Pàpanachd. Dh' aidich e 'n làthair nan uile, nach e mhàin gu'n robh iad clì, ach gu'n robh e soilleir gu leòir dha féin gu'm b' i 'n eaglais Phàpanach,—eadar cheann 'us bhuill mar bha i ann—an t-Ana-criosd, agus thàinig mòran de shluagh a' bhaile gu bhi de 'n aon bheachd ri Nocs. Dh'aithnich na sagartan a nis gu'n robh cunnart ga 'n cuairteachadh, agus o nach b' àill leò an fhirinn aideachadh, rùnaich iad gach innleachd a bha 'n an comas a ghnàthachadh gus a cur sìos. Agus tha cuid ag ràdh gu'n tug so orra fios a chur air na Frangaich greasad a nall le'n cuid armachd gu luchd teagaisg an Ath-leasachaidh a sgapadh ri ceithir ghaothaibh nèimh. Bha armachd nam Frangach co cumhachdach 's gu'n tug iad bearnan mòr air ballachaibh a' Chaisteil, 's b' fheudar do 'n luchd dìonaidh striochdadh

air an là mu dheireadh de mhìos deireannach an t-samhraidh, 1547; ach air chumha gu'm faigheadh iad féin uile dol as le 'm beatha 's an saorsainn. Ach an déigh so a ghealltuinn dòibh bhriseadh na cùmhnantan. Thugadh air falbh iad uile do'n Fhraing, 's chuireadh 'n am prìosunaich 's na'n tràillibh iad air bòrd luingeas ràmhach na tìre sin. Bha iad air an ceangal le slabhraidhibh ri tobhtaichibh nan long sin, 's fo chruaidh smachd aig an luchd-greasaid a bha os an ceann. Ach fàgamaid a nis Iain Nocs 's a chomh phrìosunaich 'n an suidh' aig an cuid ràmh an sud.

6. Goirid an déigh bàis Sheumais V. phill Iarl' Aonghais agus a chàirdean, na Dùghlasaich, do Alba. Thug rìgh Shasuinn ùghdarras dhoibh air son an cuid fearainn fhaotainn air ais. Gheall iadsan gu'n cuidicheadh iad rioghachd Alba thoirt fo riaghladh rìgh Shasuinn. Leig Eanruic, mar an ceudna, a nall do Alba na Morairean a ghlacadh 'n am priosunaich air monadh Sholabhaigh 's a' bhliadhna 1542, air chumha gu'n deanadh iadsan na b' urrainn iad gu Alba thoirt fo riaghladh Shasuinn air sheòl air chor-eigin; agus mur soirbhicheadh leò gu'm pilleadh iad air ais do Shasunn. Bha na h-oidhirpean uaigneach a bha na daoin' uaisle so a deanamh air a' chumha bha 'n sud a choimhlionadh a' meudachadh troimhe chéile na rioghachd. Ach 'n uair a thugadh an aire dhoibh 's a thuig iad nach soirbhicheadh leò, thréig iad taobh Eanruic uile, ach Morair Lenocs. Chaidh esan air ais do Shasunn, 's thug an rìgh dha ri pòsadh a' bhain-tighearna Mairireat Dùghlas, nighean a pheathar, bantrach Sheumais IV., agus Iarl' Aonghais. B' iad so pàrantan Eanruic, Morair Dàrnlaidh, mu 'n cluinnear an déigh so. An déigh bàis Eanruic VIII. Shasuinn, 's a' bhliadhna 1547, thàinig a mhac, Eideard VI. a dh'ionnsuidh a' chrùin, 's gu'n e ach naoi bliadhn' a dh'aois. Bha Diùc Shomerseit, le òrdugh 'athar, gu bhi 'na Thàinisteir air Sasunn gus an tigeadh e gu aois. 'An toiseach an fhoghair air a' bhliadhna sin féin, bhris Somerset a steach air Alba, le feachd mara 's tìre, gus an éignicheadh e na h-Albann-

aich a' bhan-righ òg a thoirt ri pòsadh do Eideard, rìgh Shasuinn. Thàinig na luingeas gu acair mu choinneamh baile nam Feasgan, agus champaich an t-arm air tìr air cùl a' bhaile sin. Thog an t-Iarl' Araineach armailt bu lionmhòire gu mòr na na Sasunnaich; ach tre a dhroch riaghladh féin, 's nach gabhadh e comhairl' a chuid oifigeach, chuir an t-arm Sasunnach an ruaig orra, 's chaill Alba ceithir mìle deug 's a' bhlàr ud, Blàr Phinci, Di-Sathuirn Dubh. Rinn an aon bhlàr trì cheud 's trì fichead bantrach 'an Duneidin. Agus chuir e gu mòr an cunnart saorsainn na rioghachd. Ach chuala Somerset tuairisgeul á Sasunn mu thimchioll cuid eigin a bha tolladh fodh' aig a' chùirt, 's phill e dhachaidh gun mòran buil a thoirt as a' bhuaidh. Ach bhris Iarla Lenocs 'an déigh sud, còmhladh ri armailt Shasunnach, a steach air ceann a deas Alba, 's rinn e mòran call' air feadh nan cearnan sin. Bha Alb' aig an àm so gu mòr air a roinn le cuid a bha 'g iarraidh taobh Shasuinn a ghabhail air sgàth an Ath-leasachaidh, agus a' chuid eile bhi 'n aghaidh nan teagasgan sin buileach. Ach an déigh a' bhlàir fhuiltich ud, agus gach fòirneart eil' a rinn Sasunn orra, thionndaidh eadhon càirdean an Ath-leasachaidh 'an aghaidh na rioghachd sin; agus mar sin fhuair na sagartan na bha iad ag iarraidh. Bha 'n Fhraing 'us Sasunn aig an àm so a' cogadh ri chéile, 's chaidh Alb' 'an comh-bhoinn ris an Fhraing air son an cogadh an aghaidh Shasuinn a leantuinn. Thainig àireamh maith Fhrangach a nall do Alba, 's chuidich iad leò na Sasunnaich a ghlan sguabadh a mach as an tìr. Rùnaich na tighearnan Albannach aig an àm cheudn' a' bhan-rìgh òg a chur a null do 'n Fhraing, gus a cuid iunnsachaidh fhaotainn aig cùirt na rioghachd sin; agus chaidh a shònruchadh le Pàrlamaid, a choinnich ann am baile Haddingtoin, gu'm biodh i air a pòsadh ri oighre crùin na Frainge. Sheòl Màiri òg Stiùbhart o Alba 'am mìos meadhonach an t-samhraidh 1548, agus ràinig i gu sàbhailte lùchairt Phàris 's an ath mhìos. Bha Morair Erscin 'us Morair Mac-an-Léigh aice mar oideachaibh

fòghluim, agus bha ceathrar bhan-tighearnan òga còmhladh rithe mar chomh luchd cluiche, air an robh Màiri gach aon diubh. Theirteadh Màiridhean na ban-righ riu.

---

## CAIB. XXVII.

### MAIRI.

Lean cogadh eadar an Fhraing 'us Sasunn anns an robh Alb' a' cuideachadh na Frainge ré dhà bhliadhn' an déigh do Mhàiri òig Stiùbhart a dhol do'n Fhraing. Bha Sasunn a' call uiread ris a' chogadh 's a bha gach aon de na rioghachdan eile. Fadheoidh, air do Dhiùc Shomerseit aithneachadh gur call 's nach buannachd a bhiodh aige de'n chogadh, dh'aontaich e ri sìth a dheanamh 's a' bhliadhna 1550. Choisinn an t-sìth so do Iain Nocs 's d'a chomh phriosunaich an saorsainn fhaotainn. Thàinig Nocs do Shasunn. Chuala rìgh òg na tìre sin a' searmonachadh e, 's chum e greis aig a' chùirt mar shearmonaich' e, 's chaidh easbuigeachd a thairgseadh dha; ach cha ghabhadh Nocs dreuchd idir 's an eaglais ud, a bha e 'meas ro mhi-sgriobtuireil 'na modh riaghlaidh. Ach air a shon sin lean e air searmonachadh greis aig a' chùirt, 's air feadh na dùthcha.

2. Bhàsaich Eideard VI. Shasuinn 's a' bhliadhna 1553, 'an ceann a shea bliadhna deug a dh' aois. Rinn a bhàs-san atharrachadh mòr 's an rioghachd sin aig an àm. Bha Eanruic VIII. air faotainn Achd air a dhaingneachadh leis a' Phàrlamaid, a bha 'deanamh a dhithis nighean, Màiri agus Ealasaid, ain-dligheach, agus a' socrachadh a' chrùin air a phiùthair a b' òige, ban-Diùc Shufoic. Anns an Tiomnadh so sheall e seachad air teaghlach a pheathar bu shine, de nach robh neach beò a nis ach ban-righ òg Alba. A réir

an òrduchaidh ud b'i bain-tighearn Sìne Nic-'Ille-Ghlais* aon lean-abh ban-Diùc Shufoic, ban-oighr' a chrùin, aig bàs Eideird. Bha Diùc Northumberland air toirt air a bhan-phrionnsa so a mhac féin a phòsadh. B'e Northumberland priomh mhinisteir Shasuinn aig an àm. Chaidh a' bhan-tighearn' Sìne, éigheach 'na ban-rìgh; ach fhuair Mairi, nighean bu shin' Eanruic i féin air a h-éigheach le a càir-dibh pàpanach. Chuir Northumberland armailt 'na h-aghaidh. Ach theich am feachd sin gu bratach Màiri, agus thàinig i gu buadhach a steach do Lunuinn gun neach a chur 'n a h-aghaidh. Chuir a' bhaoibh boirionnaich so 'an tearc de làithibh gu bàs a ban-charaid, a' bhan-tighearn Sìne, a bha neo-choireach o thoiseach gu deireadh 's a' ghnothuch. Chuir i gu bàs a fear-pòsda 's a h-athair-céil' aig an àm cheudna. Mar so thòisich Màiri fhuilteach air rioghachadh. B' ise nighean na ceud mhna 'bh'aig Eanruic, 's lean i ri creideamh a màthar. Fhad 's bu bheò a bràthair bha i fo chuing; cha 'n fhaigh-eadh i cothrom a h-aidmheil féin a leantuinn; ach co luath 's a fhuair i 'n uachdranachd 'na làmhaibh féin thòisich i air geur-lean-mhuinn nam Pròstanach air feadh na rioghachd, le sùil ris a' chreideamh Phàpanach aiseag mar bha e roimh linn a h-athar. Chuir i cuigear easbuigean gu bàs, a measg an robh Cranmer cliùiteach, agus dlùth air trì ceud eile de'n mhuinntir bu shoillcire 's bu dìlse air taobh an Ath-leasachaidh.

3. An uair a thòisich na trioblaidean so 'an Sasunn, chaidh Nocs gu tìr-mòr na h-Eòrpa. Dh' fhuirich e greis 'na mhinisteir aig coimhthional àraid ris an do thachair e 'm baile Francfort 's a' Ghearmailt. Ach 'n uair a dh'éirich troimhe chéile 's a' choimh-thional tre bhuidheann de eaglais nan easbuig 'an Sasunn a dhol 'n an ceann, dh'fhàg e iad 's chaidh e do bhàile Ghenébha, far an do chòmhnuich e gus an do phill e dh'Alba 's a' bhliadhna 1555. Bha àireamh lìonmhor de chàirdean an Ath-leasachaidh air teicheadh a nall á Sasunn an uair a thòisich a' gheur-leanmhuinn 's an tìr sin;

* Lady Jane Gray.

agus bha cuid diubh sin a' saothrachadh mar luchd teagaisg feadh Alba, leis an robh an obair air a cuideachadh air a h-aghaidh Bha 'n Tàinisteireachd air a toirt o 'n Iarl' Araineach a' bhliadhna roimhe sud, tre ais-innleachdaibh màthar na ban-righ, agus am boirionnach seòlta sin féin air a suidheachadh 's an dreuchd. Bha i 'na fìor nàmhaid do theagasgaibh an Ath-leasachaidh. Ach air son a pàirtidh a neartachadh 's a' cheud dol a mach, tharruing i gu a taobh féin cuid mhaith de na Morairean, a' gealltuinn doibh an uair a gheibheadh ise 'n cumhachd 'na làimh féin gu'n dionadh i luchd teagaisg an Ath-leasachaidh. Mar so fhuair Nocs nithe a dol air aghart 'n uair a phill e féin air ais á Genébha. Dhùblaich e nis a chuid oidhirpean 'an obair an Ath-leasachaidh. Thòisich e aig Duneidin, 's chuir e cuairt a mach air feadh Shiorrachdaibh Aonghais 'us Mhearns a' searmonachadh, agus an duine cliùiteach sin, Iain Erscin, oighre Dhuin, còmhladh ris. Lean e fad mìos air a' chuairt sin, 's bha tomhas mòr de bhuaidh 's de chumhachd a' leantuinn a shaothrach. 'S e 's coslaiche gur h-ann air son a' bhuaidh a bh'aig a theagasg air an luchd éisdeachd, a tha Sadlier, an toscair Sasunnach, a' samhlachadh a ghuth ri fuaim mìle trompaid. Thug e 'n sin cuairt eil' a' searmonachadh tre Shiorrachd Ara, 's a' bhuaidh cheudn' a' leantuinn a shaothrach. 'An déigh sin phill e air ais tre gach cearn' anns an do shearmonaich e 'n toiseach. 'An déigh na cuairte dùbailte so phill e do Dhuneidin.

4. Goirid an déigh so thàinig litrichean fiadhachaidh gu Nocs á Genébha a' guidheadh air pilltinn do 'n bhaile sin a dh' ionnsuidh a choimhthionail a bha e air fhàgail ann. Dh' fhag e Alba rìs air a thurus do Ghenébha 'am mios deireannach an t-samhraidh 1556. Bha na sagartan Pàpanach an déigh gairm mòid a thoirt da roimhe sud a dh' ionnsuidh cùirt fhollaisich gu freagradh air son a theagaisg, 's a cheannairc 'an aghaidh na h-eaglais, Fhritheil Nocs a choinneamh sin aig an àm 's anns an àite, gu seasamh air son a theagaisg; ach bha dream àraidh de chàirdibh an Ath-leasachaidh còmhladh ris. Dh' aithnich na sagartan a nis nach freagradh dhoibh

a dheanamh ri Nocs mar rinneadh ri Hamilton us Uiseart; agus a' faicinn duinealais Nocs agus dìlseachd a chàirdean, leig iad seachad a choinneamh. Cha do chuireadh tuilleadh dragh air aig an àm sin. Ach a nis, co luath 's a thuig iad gu 'n robh e air falbh as an rioghachd, thug iad an ath ghairm mòid dha. Agus 'n uair nach do fhritheil e air a' cheann là, ni a bha eu-comasach, dhìt iad e mar cheannairceach 'an aghaidh lagh na rioghachd, 's loisg iad a dhealbh aig àrd-chrois Dhuneidin. Treubhantas nam fear a bha aon uair na 'n curaidh mhòr!!

5. Chaidh an sgriobhadh ainmeil sin ris an abair luchd eachdraidh "an Ceud Chùmhnant" a tharruing a mach 'an Duneidin, agus ainmean mòran sluaigh ris air an treas là de mhios meadhonach a' gheamhraidh 1557. Anns a' Bhann sgriobhta so tha iad a' rùnachadh agus a' gealltuinn gu'n seas agus gu 'n dion iad luchd teagaisg an Ath-leasachaidh, le 'n saothair, le 'maoin, agus ma 's éigin e, le 'm beatha; agus gu 'm bi iad dìleas, seasmhach, do aon a chéil' 'an aghaidh gach nàmhaid a sheasadh 'n an aghaidh. Chuir Iarl' Earra-Ghaeil, Iarla Ghlinn-Càirn, Iarla Mhortoin, agus Morair Lathuirn, agus iomadh eile de mhaithibh na tìr', an ainmean ris a chùmhnant so. Agus mar a bha iad gu tric a' guàthachadh an fhocail coimhthional, thugadh an Coimhthional mar shloinneadh air a' mheud 's a lean riu. Agus theirear Morairean a' Choimhthionail ris na h-àrd-mhaithibh a chuir an ainmean ris a' Bhann. Bha 'm Bann so 'na mheadhon air làmhan chàirdean an Ath-leasachaidh a neartachadh; agus bha iad uil' a' faireachdainn gu 'm b' fheumail doibh sin a dheanamh. Bha ban-rìgh òg Alb' air pòsadh mac rìgh na Fraing' air a' bhliadhna so. Fhuair màthair na ban-rìgh, le a seòltachd, a' Phàrlamaid gu aontachadh gu'm biodh fear pòsda na ban-rìgh 'na rìgh Alba, agus gu'm biodh gach Reachd a'r a dhaingneachadh 'an ainm Frannsi 'us Màiri. Agus mar a bha fios aig na h-easbuigibh 's na sagartaibh gu 'm bu Phàpanaich an rìgh 's a' bhan-rìgh, 's gu 'n robh iad ro dhian 'an aghaidh theagasgan an Ath-leasachaidh, bha iad a' gabhail misneachd, gu 'n tionn-

daidheadh cùisean gu bhi ni b'fhàbharraich' dhoibh fèin fathast; gu'n deigheadh ac' air an Ath-leasachadh a chumail fodha, no chur sios gu h-iomlan 'an Alba. Bha 'n Coimhthional rùnaicht' air nach tachradh sud.

6. Anns a bhliadhna 1558 chaidh an duine mu dheireadh a chur gu bàs 'an Alba leis na Pàpanaich. B'e ainm an Fhiùdhalaich so Ualter Mill. Bha e air bi 'na shagart aon uair. Ach phill e o mhearachdaibh na Pàpanachd 'an toiseach an Ath-leasachaidh 'san tìr. Thugadh binn a bhàis a mach ri linn a' Chàrdinail Bheutonaich. Ach fhuair e air teicheadh aig an àm sin, agus lean e àireamh mòr bhliadhnachan air searmonachadh an t-soisgeil mar bu trice gu h-uaigneach, ach air uairibh gu follaiseach 'an iomadh cearna de 'n rioghachd. Fadheòidh fhuair luchd-tòrachd nan easbuigean greim air 's thugadh 'an làthair an comhairl' e, 's thug iad binn a mach 'na aghaidh gu 'm biodh e air a losgadh. Cha 'n fhaigheadh an t-Ard-easbuig duin' a' ghabhadh os làimh gniomh crochadair a dheanamh gus an tug e air fear de 'sheirbhisich a dheanamh. Agus air an ochdamh là fichead de mhios mu dheireadh an earraich 'bhàsaich Ualter Mill 's na lasraichibh, agus e 'glaodhaich a mach, "Air mo shonsa tha mi ceithir fichead bliadhna 's a dhà, 's cha b' urrainn mi bhi fada beò co dhiù; ach éiridh ceud fear a's fearr na mis' o luaithre mo chnàmhan. Tha mi 'n dòchas 'an Dia gur mi 'n duine mu dheireadh a dh'fhuilingeas am bàs 'an Alb' air son an aobhair so." Thachair mar a thubhairt Ualter 'san dà sheadh ud. Chuir an gniomh fuilteach gluasad neo-àbhaisteach 'am measg an t-sluaigh air feadh na dùthcha. Thog muinntir Chill-Rìmhinn càrn mòr chlach 's an ionad 's an do chuireadh Mill gu bàs. Leag an t-Ard-easbuig e, thog iad-san e, co tric 's a leagadh e, thogadh e, 's b' éigin fhàgail 'na sheasamh. 'N uair a ghearain Morairean a' Choimhthionail ri màthair na ban-rìgh air son a bhi leigeadh a leithid air aghart ghabh i mar leth-sgeul, gu'm bu shagart esan 's gu'm feumadh e bhi air 'fhàgail aig breith na h-eaglais; nach robh làmh sam bith aice-se 's a' ghniomh, agus nach leigeadh i air aghart a leithid tuilleadh. Thòisich an

luchd-searmonachaidh a nis air dùblachadh an saothrach 's an dichill. Thòisich na sagartan 's na h-easbuigean air an ni cheudna 'na 'n dòigh fèin. Thug na h-easbuigean air a' bhan-Tàinisteir gairm-mòid a thoirt do uile luchd teagaisg an Ath-leasachaidh gu tighinn 'am fianuis nan cùirtean Pàpanach air son freagairt do na cùisibh dìtidh a bha 'n an aghaidh 'an coimhcheangal ri iad a dheanamh àr a mach 'an aghaidh na h-eaglais. Choinnich na ministeirean; ach choinnich uiread de 'n càirdean còmhladh riu, 's gu 'n do ghabh a' bhan-Tàinisteir, no mar their fear-eachdraidh comasach àraidh, "a' Chailleach," mòran eagail, 's gu 'n d' òrduich i dàil a chur 's a' ghnothuch. Aig a' cheud choinneamh so, thàinig cuid àraidh de uaislibh a' Choimhthionail, a steach do sheòmar comhairle na "Caillich," 's dh' innis iad dhi 'an réidh sheanchas an ni a bha 'n Coimhthional rùnaicht' a dheanamh na 'n taisbeanadh i dad sam bith de nàdur ainneirt. 'N uair a chriochnaich iad an seanchas sgrog gach fear dhiubh a chlogaid stàilinn air a cheann. 'S maith a thuig a "Chailleach" ciod a bha iad a' ciallachadh leis a chòmhdach cinn ud. Ach 'an déigh gach geallaidh 'us miodail a dheanadh i, thug na h-easbuigean oirre gairm fhollaiseach a chur a mach a' toirmeasg do neach sam bith an soisgeul a shearmonachadh no na sàcramaidean a fhrithealadh gun chead fhaotainn o na h-easbuigibh, agus uil' iochdarana na rioghachd a dh' ullachadh air son na Càisg' a choimhead a rèir riaghailtean na h-eaglais Pàpanaich. Chuir càirdean an Ath-leasachaidh a' ghairm so 'an neo-shuim. Agus 'an ùine ghoirid fhuair ceithir no cuigear de mhinisteiribh an Ath-leasachaidh gairm-mòid gu iad fèin a nochdadh air beulaobh nan Morairean Dearg' 'an Sruileadh air an deicheamh là de cheud mhios an t-samhraidh, gu freagradh air son an dimeas air gairm fhollaiseach na h-uachdranachd. Aig an àm cheudna, thàinig fios a dh' ionnsuidh na "Caillich" gu 'n robh baile mòr Pheirt gu h-iomlan air gabhail ri teagasgaibh an Ath-leasachadh. Chuir i fios air àrd Bhàillidh a' bhaile sin, 's bhagair i gu geur air, mur cuireadh e casg

air an obair ud, gu 'n tugadh ise air fèin, 's air muinntir a' bhaile gu 'n gabhadh iad aithreachas.

7. Bha 'n là a' dlùthachadh riù nis anns an robh na ministeirean ud gu seasamh air beulaobh nam Morairean Dearga. Ach bha luchd riaghladh a' Choimhthionail an déigh fiadhachadh a thoirt do Iain Nocs e ghreasad a nall do thir a dhùchais. Agus air an dara là de cheud mhios an t-samhraidh 1559, thàinig e air tìr 'an Lìbhte, agus 's gann a tha ni sam bith eil' a tha deanamh ni's soilleire cia mòr an soirbheachadh a rinn an t-Ath-leasachadh 's an rioghachd o' dh'fhalbh e, 'na 'n t-uamhas a dhùisg a thighinn 'am broilleach nan nàimhdean. Air maduinn an ath là an déigh dha tighinn air tìr, bha comhairle na h-eaglais Pàpanaich 'na suidh' 'an Duneidin a' cur an cinn cuideachd mu ciod an rian a ghabhadh iad gu cur as do na ministeiribh a bha gu seasamh air beulaobh nam Morairean. Thàinig fear de'n àireamh a steach le ceud cabhaig, 'anail na 'uchd, 's e 'g éigheach a mach,—"Iain Nocs! Iain Nocs! tha Iain Nocs air tighinn,—choidil e 'n reidhr 'an Duneidin." Bha chomhairl' air an lionadh le uamhas. Gun fhocal a' radh dh' éirich agus sgaoil siad iad féin thall 's a bhos air feadh a bhaile. Chuireadh teach dairegu màthair na ban-rìgh leis an naigheachd chruaidh so. Chuimhnicheadh gu 'n dàil a' chùis dhìtidh a bha 'na aghaidh o dh' fhàg e 'n rioghachd roimhe sud, gu'm b' fhògarrach o cheartas e, 's gu'm feudadh neach sam bith a bheatha thoirt deth gun choire. Cha d'fhan Nocs ach aon là 'an Duneidin. Chaidh e do Dhundeadha 's á sin do Pheirt, far an robh mòran sluaigh air cruinneachadh a dh'fhaicinn ciod a dheanamh na Morairean air na ministeiribh. Fhuair càirdean an Ath-leasachaidh a' "Chailleach" gu ghealltuinn gu'n rachadh dàil a chur 's a' ghnothuch a thaobh nam ministeirean. Ach an uair a thàinig an ceann là 's nach do thaisbean na ministeirean iad féin 'an làthair nam Morairean, thugadh binn a mach 'nan aghaidh gu'n robh iad 'n am "fir-fuadain," agus chaidh a thoirmeasg gu follaiseach do neach air bith fo pheanas ceannairc cuideachadh

sam bith a dheanamh riu. Bha uaislean àraidh air dol an urras orra gu'n taisbeanadh siad iad féin, 'nuair a chuirteadh fios orra; chuireadh ùmhladh trom air na h-uaislibh so. Shearmonaich Nocs an là sin féin, no 'n ath là, 'am baile Pheirt 'an aghaidh iodhal-aoraidh. Bha fear de shagartaibh a' bhaile co eudmhor air taobh na Pápanachd 's gu'n thòisich e air seirbhis na h-aifrinn a fhritheal-adh co luath 's a sgaoil an coimhthional a bha 'g éisdeachd Nocs. Dh'fhan tearc de'n fheadhainn a b' òige 's bu diomhaine 's an eaglais an déigh an t-searmoin. Bha balachan dlùth do'n altair a thuirt focal, a bha ni-eigin tàmailteach, ris an t-sagart. Bhuail an sagart buill' air a' bhalachan so, 's thog an t-òganach clach a thilg e air an t-sagart. Bhuail a' chlach air aon de na deilbh a bh' air an altair, 's chaidh an dealbh as a chéile 'na mhìribh. Ghabh na bha lathair de'n t-sluagh taobh an òganaich. Bhuail iad air an altair 's air gach iomhaigh 'us greadhnas eile bha 's an eaglais; rinn iad mìrean diubh, 'us shaltair iad fo 'n cosaibh iad. Tharruing fuaim na h-iorghail a bha 's an eaglais mòran de dhaoine diomhain a' bhaile 'n ceann a' chéile, 's ghabh iad air an aghaidh gu trì tigh-ibh mòra Mhanach a bha 's a' bhaile, 's cha ghabhadh iad casg o Bhàillidh no eile gus an do leag iad na trì gu talamh. Bha iomadh a' coireachadh Nocs air son na mi-riaghailt so, ach da rìreadh cha robh neach sam bith ri 'choireachadh air a son ach corra-mhargaidh a' bhaile, air am brosnachadh le amaideachd an t-sàgairt ud; no mar tha Nocs féin ag ràdh, "*the rascal multitude.*"

8. Thug iorghail Pheirt a nis cionfàth do mhàthair na ban-righ gu armailt lionmhor a thrusadh leis an tàinig i 'n aghaidh baile Pheirt, ma b' fhior gu peanas a dheanamh air a' mhuinntir a rinn a' mhi-riaghailt. Bha i air cuid de chàirdibh an Ath-leasachaidh aomadh gu còmhnadh a thoirt di 's a' ghnothuch so, a' gealltuinn nach robh i ach a dol a pheanasachadh luchd na mi-righailt, agus gu'n cumadh i saorsa coguis ri càch 'an gnothuichibh an aoraidh. Ach bha deadh fhios aig Mòrairibh a' Choimhthional ciod mu'n robh a' "Chailleach." Bha fios aca nach robh ach lethsgeul anns

a' char a ghabh i gu dhol a Pheirt a pheanasachadh luchd-brisidh nan iomhaighean, agus gur e bh'aice 's an amharc an t-Athleasachadh a chur fodha gu h-iomlan 's an tìr. 'S na'm biodh teagamh aig neach sam bith mu'n ghnothuch sin roimhe so cha robh rùm teagaimh air bith a nis 'n uair a chunnaic iad ochd mìle de fheachd Frangach air tighinn a nall gu cuideachadh 's an obair fhuiltich sin. Agus mar a bha fios aca co ris a bha 'n gnothuch, cha d' fhan iad 'n an tàmh gus am buaileadh ise 'cheud bhuille. An uair a ràinig i Peirt air ceann an airm Fhrangaich ud 's na fhuair i de Albannaich thall 's a bhos còmhladh riu, bha armailt a' Choimhthionail air fàs co làidir timchioll a' bhaille sin, 's gu'n do mheas a' "Chailleach" neo-thearuinte dhi féin buille chogaidh a bhualadh, 's gu'n do thòisich i rithist air cùmhnantan réite a dheanamh ris na Morairibh. Chuir i Iarl' Earraghàeil, agus Morair Seumas Stiùbhart mar thoscairibh gu Morairibh a' Choimhthionail a thairgseadh cumhachan sìth. Bu mhac diolain do rìgh Seumas V. am Morair Seumas so, agus cluinnear mòran uime fathast. Thuirt Morairean a' Choimhthionail ris na teachdairibh sìth so, nach creideadh iad gealladh sam bith a dheanadh màthair na banrìgh. Ach 'n uair a gheall Morair Seumas agus Earraghàel gu 'm fàgadh iad taobh na "Caillich," 's gu'n aonadh siad iad féin o sud a mach ris a' Choimhthional, na'm briseadh i na cùmhnantan a dheantadh rithe aig an àm ud, fhuair i cothrom tighinn a stigh do Pheirt air chumha nach deantadh peanas air neach sam bith air son na thachair 's a bhaile 's nach atharraicheadh i luchd-dreuchd sam bith a bh'ann, 's nach tigeadh saighdear Frangach a steach còmhladh rithe 's nach fàgadh i freiceadain shaighdearan 's a' bhaile 'n uair a dh' fhalbhadh i, Bhris i gach cumha dhiubh sin 'na 'n litir 's na 'n spiorad, co luath 's a fhuair i steach. 'N uair a chuir Morair Seumas agus Earraghàel a gealladh 'an cuimhne dhi, fhuair iad beag taing air son an dìlseachd. Dh' fhàg iad air a dlò i 's chaidh iad a null gu taobh a' Choimhthionail, a thòisich a' cogadh ris a' "Chaillich" a cheart da rìreadh. Cha do dhòirt-

eadh ro mhòran fola 's a' chogadh so. Chuir Ealasaid Shasuinn cuideachadh shaighdearan, mara 's tìre, d'an ionnsuidh gus na Frangaich a rotadh air falbh; ach le seòladh na "Caillich" neartaich iadsan iad féin 'am baile Lìbhte, gus am faigheadh iad an tuilleadh còmhnaidh as an Fhraing. Bha iad gu maith eòlach air iad féin a dhionadh air taobh a stigh nam ballachan a thog iad timchioll orra féin. Ach le còmhnadh a' chàbhlaich Shasunnaich chaidh aig Morairibh a' Choimhthionail air séisd a chur ri Lìbhte air muir 'us tìr. Cha 'n fhaighteadh biadh no còmhnadh sam bith eil' a chur a dh'ionnsuidh nam Frangach. Thàinig a' ghainne gu bhi co tròm orra 's gu'n robh iad ag itheadh feòil each mu'n do striochd iad. Bha màthair na ban-righ air i féin a dhruideadh a stigh 'an Caisteal Dhuneidin, o 'm faiceadh i na h-uile car a chuireadh luchd a' chòmhrag dhiubh. Bha sàrachadh mòr aice dheth bhi 'faicinn a luchd-cuideachaidh dìleas mar sud air am fangadh gun chomas dad sam bith a dheanamh ach a' bàsachadh le gorta. Bhuail tinneas tròm oirre, leis an do bhàsaich i air an deicheamh là de mhìos meadhonach an t-samhraidh, 1560. Striochd na saighdearan Frangach aig an àm sin féin, 's chaidh iad air bòrd an cuid luingeas gu pilltinn dachaidh air an t-seathamh là deug de mhìos deireannach an t-samhraidh. Agus trì là an déigh sin chum Morairean a' Choimhthionail coinneamh 'an eaglais Naoimh Giles 'an Duneidin, a thoirt buidheachais do 'n Tighearn air son an t-soirbheachaidh a fhuair an t-aobhar. Bha iad a' bhliadhna roimhe so, mu'n d' fhàg iad Peirt air an làmh a chur ri Bann eil', a' gealltuinn gu 'n cuidicheadh iad aon a chéil' 'an aobhar a' chreidimh, 'an aghaidh gach uile nàmhaid. Theirear an Dara Cùmhnant ris a' Bhann so. Chuir Morair Seumas Stiùbhart, Iarl' Earraghàeil, Iarla Ghlinecàirn, Morair Bòid, agus Morair Ochiltre, agus Mata Caimbeul, tighearna Theringland, an làmh-sgrìobhaidh ris 'an ainm a' Chomhthionail uile.

9. Choinnich a' Phàrlamaid air a cheud là de cheud mhios an Fhogharaidh. Agus tha e soilleir nach do shuidh Pàrlamaid 'an

Alba riamh aig an robh gnothuichean co cudthromach ri réiteachadh 's a bh' aig a Pharlamaid so. Bha sùilean na Roinn-Eòrpa gu h-iomlan air a Phàrlamaid so. Chruinnich mòran sluaigh 'an Duneidin; ach cha robh coigrich riamh roimhe co réidh 'an àrd-bhaile na rioghachd 's a bha iad aig an àm so. Dh' fhan cuid de na h-arduaislibh a bha na 'm Pàpanaich aig an robh còir suidhe 's a Phàrlamaid air falbh. Ach shuidh Ard-easbuig Chill-Rìmhinn innte agus fear no dithis eile de na h-easbuigibh. Chuir càirdean an Ath-leasachaidh litir thagraidh 'an làthair na Pàrlamaid mu ghnothuichibh na h-eaglais. Thagair iad air son trì nithibh gu h-àraid. Gu 'm biodh saobh-theagasgan na Pàpanachd air an cur sios leis a Phàrlamaid, gu 'n gnàthaicheadh a Phàrlamaid a h-ùghdarras air son aoradh glan simplidh a réir nan sgriobtuir a chur air chois, agus riaghladh Eaglais 'us oideas a réir nan sgriobtuir agus a réir gnàths na h-eaglais Criosduidh mu 'n tàinig truaillidheachdan na Pàpanachd a steach innte—agus gu 'm biodh maoin na h-eaglair, a mhi-bhuilich na h-easbuigean, air a buileachadh ann am ministrealachd dhiadhaidh, ghniomhach, dhleasnach, a chumail suas—ann am fòghlum iomchuidh a chumail suas a' measg an t-sluaigh, agus ann am furtachd air na bochdaibh—maoin na h-eaglais a bhi gu co-ionann air a roinn, anns na trì dòighibh so—air ministeiribh, sgoilibh, bochdaibh. B'e so a bhi 'dealbh nithe fiala. Ach bha e mò 's fial 'am beachd cuid de bhuill na Pàrlamaid. Bha 'n Eaglais Phàpanach uamhasach beartach 'an Alba. Cha bhuin e do 'n eachdraidh so a bhi leudachadh air gach dòigh 's an d' fhuair i am mòr shaoibhreas so. Ach bha e air a mheas gu 'n robh dara leth fearainn na rioghachd, 'an aon dòigh no dòigh eil' aig an Eaglais Phàpanaich air a chruinneachadh da h-ionnsuidh féin. Bha cur a stigh na bha 'n sin a dh' fhearann aice dhi féin. Agus a nis 'n uair a bha bhan-chreachadair gu bhi air a creachadh 's ann a bha roinn mhòr de na morairibh a bha glé dheònach air a' Phàpanachd a chur sios, a' rùnachadh na b' urrainn iad de 'n fhearann a ghlacadh thuca féin, mar a rinn Eanruic Shasuinn air cuid eaglais na

rioghachd sin. Thuirt na morairean talmhaidh so, nach robh aig Iain Nocs agus a chomh luchd cuideachadh ach faoin bheachdan cràbhach, nach gabhadh cur 'an cleachdadh. Ach aig an àm cheudna dh' iarr a Phàrlamaid air ministeiribh an Ath-leasachaidh iad a sgriobhadh sios cinn, no suim nan teagasgan fa leth a mheas iad a bhi réir nan sgriobtuir, agus a b' urrainn iad a dhearbhadh a bhi mar sin, agus a dh' iarr iad a chur air chois mar theagasgaibh na h-Eaglais Ath-leasaichte. Chuireadh àireamh mhinisteirean air leth a measg an robh Nocs, air son an ni a dh' iarr a Phàrlamaid a dheanamh. An ceann cheithir laithean chuir iad air beulaobh na Pàrlamaid an leabhran sin ris an abrar Leabhar Aidmheil a Chreidimh. An déigh rian 'us òrdugh iomchuidh a ghabhail air son brìgh an leabhair so a thuigsinn, thug a' Phàrlamaid breth gu 'm biodh an leabhar air a ghabhail mar riaghailt theagasgan na h-eaglais o sin a mach. Agus air a cheathramh là fichead de cheud mhios an fhogharaidh dhaingnich a Phàrlamaid an eaglais Ath-leasaichte mar eaglais na rioghachd; agus thoirmisg iad do neach sam bith aoradh na h-aifrinn a fhrithealadh, 's chuir iad air cul gach lagh 'us riaghailt a rinneadh roimhe sud air taobh a Chreidimh Phàpanaich. Chuir a' Phàrlamaid toscair do 'n Fhraing leis na Reachdaibh so, gus an cuireadh a' bhan-rìgh agus a fear-pòsd', a bha nis 'na rìgh na Fraing, an làmh-sgriobhaidh riu. Ach cha deanadh iadsan sin air aon chor, 's ann a bha iad làn feirg an uair a chual iad mar thachair, agus a réir coslais, rùnaicht' air gu'n cuireadh iad fodha 'n t-Ath-leasachadh 'an Alba an déigh gach rud. Cha do mheataich so, air aon chor, càirdean na h-eaglais aig a bhaile. Bha fios aca roimh làimh gur h-ann mar so a bhitheadh, agus mar a bha cumhachd air thoirt do Phàrlamaid na rioghachd, gnothuichean na h-eaglais a shocrachadh mar a chitheadh iad iomchuidh, leis a chùmhnant sìth a rinneadh eadar Sasunn 's an Fhraing agus morairean a Choimhthionail, 'n uair a sguir an cogadh, bha buill na Pàrlamaid 's càirdean an Ath-leasachaidh ga 'm faotainn féin téaruinte 's na h-uile ceum a ghabh

iad. Agus ma bha na h-easbuigean Pàpanach a' gabhail misneachd sam bith o chumhachd rìgh na Frainge, chaidh sin a ghearradh uatha gu h-iomlan le bàs an rìgh sin air a 5 là de mhios meadhonach a gheamhraidh air a bhliadhna so féin. Bha ban-rìgh Alba air a fàgail na bantraich 'an ceann a h-ochd bliadhna deug, agus ma bha i àrd-inbheach 's an t-saoghal, bha i air sheòl eile na bantraich glé aonaranach—gun athair gun mhàthair, gun phiuthar gun bhràthair, gun mhac gun nighinn. Goirid an déigh sin chuir Pàrlamaid Alba teachdairean uatha air son a fiadhachadh a nall d'a rioghachd féin.

Air a bhliadhna so féin, air an fhicheadamh là de mhios meadhonach a gheamhraidh, choinnich a' cheud Ard-Sheanadh de eaglais Ath-leasaicht' Alba 'an Duneidin. Cha robh de bhuill 's an Ard-Sheanadh so, ach dà fhichead, agus cha robh ach seisear mhinisteirean 's an àireamh bhig so, an roinn bu ro-lionmhoire dhiubh na'n seanairibh. Co dheanadh tàir air là nan nithe beaga?

---

## CAIB. XXVIII.

### MAIRI.

DH' FHAG ban-rìgh Màiri an Fhraing, nach robh i gu fhaicinn gu brath tuilleadh, air 15 là de cheud mhios an fhoghair 1561. Thàinig i air tìr 'an Lìbhte mu mheadhon an ath mhios air là co fliuch, ceathach 's bu chuimhne le muinntir na dùthcha fhaicinn. Threòraich iad i le aoibhneas 'us iolach gu lùchairt Holirud. Bha i leigeadh oirr' a bhi toilicht' air son tìr a dùthchais fhaicinn, agus an onair a bha 'n sluagh a' nochdadh dhi. Ach 's an taobh a stigh bha a cridhe, 's a spiorad àrdanach, leònta. Bha suidh-

eachadh inntinn 'us beachdan na bantraich òig so, glé eadar-dhealaicht' o bheachdaibh an t-sluagh a bha i nis a' dol a riaghladh. Bha e air a thoirt fainear d'a taobh, gu 'n robh i mi-fhortanach anns an luchd-comuinn a measg an robh i air a togail suas o h-òige. Thug a màthair, agus bràithrean a màthar dearbhaidhean soilleir air gu 'n robh iad cuilbheartach, fuilteach, neo-sgàthach 'an toirt air aghart droch-bheirt sam bith air an smuainicheadh iad 'an aghaidh chàirdean na fìrinn, agus neo-sheasmhach ri 'n gealladh, co fad 's a gheibheadh iad sin freagarrach d' an rianaibh 's an càil féin. Agus, ma 's fior na sgeòil, bha i ni bu ro mhi-fhortanaich na sin a thaobh a màthar-chéile. Ma tha firinn anns na tha luchd-eachdraidh ag innseadh mu 'n bhan-rìgh ud, *Catrine de Medicis*, bha ban-oide-fhòghlum aig Màiri òig Stiùbhart co coirbte 's a b' urrainn a bhi. Leis na h-uile ni a bh' ann, cha'n urrainnear a' ràdh gu 'n d' fhuair Màiri an ceartas a b' fhearr 'na h-òige. Thàinig àireamh maith de luchd-frithealaidh Frangach na cuideachd do Alba. Nam measg sin bha sagart. Air a' cheud sàbaid an déigh dhi tighinn chum i 'n t-aoradh 'an Abaid Holirud a réir dòigh na h-eaglais Pàpanaich. B'i so a' cheud aifrinn a thuirteadh 'an Alba o chuireadh sios a' Phàpanachd le Reachd Pàrlamaid; agus bha 'n sluagh ro dhiombach air son a' bhan-rìgh a bhriseadh air lagh na rioghachd. Labhair Iain Nocs 'na aghaidh 's a chùbaid air an ath shàbaid. Thuirt e gu 'm b' fhearr leis déich mìle nàmhaid fo an cuid armachd fhaicinn a' tighinn a steach do 'n rioghachd gu a ceannsachadh, na aon aifrinn a bhi air a cantainn innte. Dh'innis e na h-aobharan a bh' aig air son a bhi de 'n bheachd ud. Thuirt e nithe eil' 'an coimhcheangal ris a' phuinc a bha cuid a' meas eas-urramach do'n bhan-righ. Chaidh na nithe sin uile a ghiùlan d'a h-ionnsuidh. Chuir i fios air an t-searmonaiche, 's bha comhlabhairt eatorra. An uair a phill e air ais dh'fheòraich a' chàirdean deth a bharail air a' bhan-righ. "Mheall mo bhreithneachadh mi," ars' esan, "mur 'eil inntinn uaibhreach innte, deas

bhriathrachd chuilbheartach, agus cridhe cruadhaicht' 'an aghaidh Dhé 'us fhìrinn." Bhiodh i mar bu tric', aig an àm so, a' cur a' comhairle ri 'bràthair, Iarla Mhàrr. Rinn i Iarla Mhuraidh dheth an ath bhliadhn' an déigh so, an tiodal leis am bheil e air ainmeachadh le luchd eachdraidh. Bha Iarla Mhuraidh a measg an fheadhainn bu sheasmhaiche de Mhorairean a' Choimhthionail. Bha e dol an lethsgeul na ban-righ 's a' cheud dol a mach, ag iarraidh a bhi foighidneach rithe, agus ùine thoirt di, gus an tigeadh i gu inntinn a b' fhearr. Cha ghiùlaineadh Nocs le leithid sin de lethsgeul idir, 's tharruing so beagan eas-còrdaidh eatorr' aig an àm. Ach 'an ùine ghoirid thug Morairean a' Choimhthionail an aonta dha gu'm feudadh a' bhan-righ a bhi 'g aoradh mar a b' àill leatha 'na h-eaglais féin. Cha d' aontaich i riamh leis an Achd a rinn Pàrlamaid na rioghachd, 's a' bhliadhna 1560, a' cur sios a' Chreidimh Phàpanaich, agus a cur a' Chreidimh Phròstanaich air chois mar aidmheil na dùthcha; ach bha i gu sàmhach a' giùlan leis an òrdugh 's an robh nithe a nis, le sùil ri gu'n tigeadh àm a b' iomchuidh air a' Phàpanachd a chur air chois fathast. Choinnich a' Phàrlamaid 's a' bhliadhna 1563, agus chuireadh an gnothuch so fa chomhair na ban-righ; ach fhuaradh gu 'n robh i co daingean 's a bha i roimh' 'an aghaidh a sheulachaidh. Ach dh' aontaich i gu 'm biodh Ard-easbuig Chill-Rìmhinn air a chur am priosun, 's air a thoirt gu mòd air son e bhi frithealadh na h-aifrinn.

2. Feudar innseadh ann an so gu'n do bhàsaich Màiri fhuilteach Shasuinn 'an ceud mhìos a' gheamhraidh, 1559, 's gu'n tàinig a piuthar a b' òige, Ealasaid, thun na caithreach 'na h-àite. B' i Anna Boulein màthair Ealasaid; 's mar nach d' aidich am Pàpa riamh gu'n robh e laghail do Eanruic i sin a phòsadh, bha na Pàpanaich uil' a' meas Ealasaid mar leanabh ain-dligheach, aig nach robh còir sam bith air tighinn thun na caithreach. Bha Ealasaid air a togail 's a' Chreideamh Ath-leasaichte. Bha i air a geur-

leanmhuinn fhad 's a bha 'piuthar air a' chaithir. Ach co luath 's a fhuair i féin an riaghladh dh' aisig i 'n rian aoraidh a chuireadh air chois ri linn a bràthar.

Dh' éirich eas-còrdadh mòr eadar a' bhan-righ agus Morairean a' Choimhthionail mu'n àm so, air son ionnsuidh a thug i, tre a rùn-Chléireach, Lethington, air Iain Nocs a ribeadh 's a dhìteadh, a réir an làgha, mar ciontach de cheannairc 'an aghaidh na ban-righ. Bha'n t-Ard-sheanadh an déigh ùghdarras a thoirt dhasan coinneamh a ghairm uair sam bith a chitheadh e cunnart ag éiridh do aobhar an Ath-leasachaidh. Shaoil leis-san gu'm fac e sin, agus sgrìobh e litir air son coinneamh a ghairm, 's ghnàthaich e cainnt a bh' air a meas cruaidh 'an aghaidh na ban-righ. Ach an déigh a bhi air a shumanadh 'an làthair na h-Ard-chomhairl', agus a bhi air a chasaid gu geur 'an sin le Lethington, dhìon se e féin co gleusta, curanta, 's gu 'n do shaor a' Chomhairl' o na h-uile dìteadh 'us cunnart e. Ghabh a' bhan-righ am breitheanas sin gu h-olc, 's chaill Lethington a fàbhar gu h-iomlan air son a chion soirbheachaidh ann an casaid Nocs. Cha robh leithid so de oidhirpean a' lughdachadh misneachd nam Pròstanach, ach bha iad a' cuideachadh an sùilean fhosgladh gu bhi faicinn ni b' fhearr co ris a bha 'n gnothuch.

3. Bha comh sgrìobhadh aig an àm cheudn' a' dol air aghart eadar ban-righ Ealasaid Shasuinn, agus Màiri, mu thimchioll a pòsaidh. Bha Ealasaid ag ràdh gu'n do bhòidich i nach pòsadh i 'm feasd. Bha fios aice mar an ceudna gu'm bi ban-righ Màiri an t-oighr' a b' fhaisge dhi féin air crùn Shasuinn; ach cha bu toil leatha bhi toirt iomraidh idir air sin. Bha 'càirdean ro dheònach air gu'm pòsadh Màiri; agus bha Ealasaid a' leigeadh oirre nach robh dad aice féin an aghaidh i phòsadh. Agus bha i 'dol co fada ri bhi 'moladh a leithid sud 's a leithid so de àrd mhaithibh Shasuinn dhi air son fir-pòsda; ach an uair a bhiodh an gnothuch a' fàs cosmhuil ri ni eigin de chruth a ghabhail, thilgeadh i rud eigin 's an

rathad a dheanadh eu-comasach gu 'n tachradh am pòsadh, gus mu dheireadh an d' aithnich Màiri gur h-ann a bha'n té cil' a' caitheamh bhead oirre, 's an do rùnaich i gun a comhairl' a chur rithe tuilleadh. Roghnuich i féin mar a fear pòsda Morair Eanruic Dàrnlaidh, mac bu shin' Iarla Lenocs, d'am bu mhàthair a' bhantighcarna Mairireat Dùghlas. Phòs i Morair Dàrnlaidh air an naoidheamh là fichead de mhìos deireannach an t-samhraidh, 1565. Chuireadh fios gu Ealasaid Shasuinn gu'n robh i air pòsadh, sgeul a thug i dearbhadh gu leòir air a bhi mi-thaitneach dhi. Bha cuid de àrd mhaithibh Alb' a bha mi-riaraichte leis a' phòsadh so. Bha Dàrnlaidh agus an teaghlach d'am buineadh e na'n dù Phàpanaich; agus tha cuid ag ràdh gur h-ann air son sin a bha Iarla Mhuraidh 'na aghaidh, agus their cuid eile gur h-ann a bha naimhdeas dìomhair eadar an urra mhòr so agus teaghlach Lenocs. Dh'fheudadh an dara ni dhiubh sin a bhi 'meudachadh an ni eile. Co dhiù dh' éirich an t-Iarla Muireach, 's an t-Iarl' Araineach, 'us Gleanncàirn, 'us Earraghàel, 'us Rothes, le'n cuid daoin', ann an ceannairc an aghaidh na ban-righ goirid an déigh a pòsaidh. Bha iad air am misneachadh le Ealasaid Shasuinn gu sin a dheanamh; ach cha robh sluagh na dùthcha fathast air fàs co sgìth de Mhàiri 's gu'n tilgeadh iad dheth 'n chaithir i. Mharcaich i féin 's Morair Dàrnlaidh air ceann an airm a dh'éirich 'na h-aobhar, agus 'an ùine ghoirid sguab iad a mach as an rioghachd Iarla Mhuraidh 's a' chuideachd. Ruith iad an sin gu cùirt ban-righ Ealasaid, 'an dùil gu'n dìonaidh i iad; ach 's ann a leig i oirr' a bhi ro fheargach riu. Ghairm i tearc dhiubh 'na làthair, 's chuir i 'cheist riu 'an làthair an Toscair Fhrangaich, an tug no nach tug ise misneachd dhoibh gu éiridh 'an aghaidh am ban-righ féin? Rinn iad gnè de dh' aideachadh nach tug, 's dh' fhuadaich i air falbh as a fianuis iad, ag ràdh gu'n cuireadh an ni a rinn iad droch eisimpleir fa chomhair a cuid iochdrana féin. Phill na fògarraich allabanach an sin air

ais thun na crich', agus fhuair Iarla Charlile fios gu h-uaigneach o Ealasaid, na h-Albannaich a chumail suas air a costas-se, gus am faigheadh iad àm iomchuidh air pilleadh d'an dùthaich féin.

4. Cha robh Dàrnlaidh 's a' bhan-rìgh fad pòsda 'n uair a thàinig iad gu cur a mach air a chéile. Bha esan ro bhras, uaibhreach 'na spiorad, 's cha bhiodh e idir riaraichte gus am faigheadh e 'n crùn Pòsda, mar theirteadh ris 'an Alba; 'se sin e bhi 's an aon inbhe ris a' bhan-rìgh féin a chionn e bhi pòsd' aice. Cha robh bhan-rìgh deònach air sin thoirt dhà, co luath, co dhiù gun a comhairl' a chur ris a' Phàrlamaid. Ach ged a bha so 'na aobhar mòr còmhstri eatorra, 'se rinn an gnothuch ni bu ro mheasa, gu 'n tug Dàrnlaidh gnùis do 'n fheall chomhairl' eagalaich a rinn cuid de àrd-mhaithibh na tìr' air son Risio, rùn-chleireach na ban-rìgh, a chur gu bàs 'am fuil fhuair, mar theirear. B' Eadailteach Risio so. Thàinig e gu cùirt Alb' 'an cuideachd Toscair Shabhoidh 's an Eadailt a tuath. Bha e 'na dheadh fhear-ciùil, agus gleusta, seòlta, ann an toirt gnothuich air aghart. Dh' éirich e àrd 'am fàbhar na ban-rìgh. Bha peinsean aig o 'n Phàpa. Cha robh ni a' dol air aghart 'an Alb' a measg muinntir an Ath-leasachaidh nach robh e deanamh aithnichte do chùirt na Roimhe. Tre a sheòl-aidhibhsan, chuir a' bhan-rìgh a seula ris a chomh-bhoinn eagal-aich ud a bh' eadar na Gùisich, bràithrean a màthar, agus am Pàpa, 's rìgh na Spàinne gus an creideamh Ath-leasaichte chur sios 's an Roinn-Eorpa leis na Pròstanaich uil' a chur gu bàs. B'e tòiseachadh na h-oibre fuiltich so an casgradh mòr a rinneadh air Pròstanaich na Fraing' air là Naoimh Bhartolmeuis, 24 de cheud mhios an fhoghair 1572. Cha robh ach cuid de na h-ais-innleachd-aibh so a' briseadh a mach mu thimchioll Risio aig an àm. Co dhiù bha na Pròstanaich 'an Duneidin ag àithneachadh nach bu deadh charaid doibh e. Ach 's e bh' aig Dàrnlaidh 'na aghaidh, gu'n robh e féin 's a' bhan-rìgh ro mhòr aig a chéile. Air oidhche an naoidheamh là de dhara mios an earraich, threòraich Dàrnlaidh ceathairn maith de dhaoin' uaisl' a steach do sheòmar uachdrach

an lùchairt Holirud. Bha bhan-rìgh na suidh' aig suipeir còmhladh ri tearc de mhuinntir a teaghlaich a measg an robh Risio. Thàinig Dàrnlaidh a steach do 'n t-seòmar, 's Morair Rutbhen air a shàil, 'us oighre Rutbhen agus Seòras Dùghlasach, 'us feadhainn eil' air an cùl sin, ullamh gus an luchd-treòrachaidh a chuideachadh. Dh' fheòraich a' bhan-rìgh ciod bu chiall do 'n iomairt ud. Thuirt Morair Rutbhen ri Risio 'c bhi ag éiridh, nach b' àite sud air a shon. Dh' éirich a' chuideachd a bha 'na 'n suidhe, 's rinn Risio greim air a' bhan-rìgh, ach an dionadh i e. Chaidh a ghreim a spionadh uaith' 'an tiota, 's a sguabadh a mach as an t-seòmar, do 'n t-seòmar a b' fhaisg, agus á sin do rùm eile. Bha dùil ac' a thoirt gu crois a' bhail' agus a chur gu bàs gu follaiseach. Ach chual' iad fuaim air taobh a muigh na h-aitreibh air a mhionaid so; 's mar gu 'n gabhadh iad eagal, gu 'n tigeadh cuid-eigin 's an eadreigin a bheireadh uath' e, throimh lot iad gu bàs e le 'n cuid armachd far an robh iad. Dh' fhàgadh an fhuil air làr an t-seòmair gun ghlanadh ré ùine fhad' an déigh sud, agus chitheadh luchd-amhairc sam bith a thigeadh an rathad an làr dearg leis an fhuil ré iomadh bliadhna. Agus tha spotan dearga ri 'm faicinn ann gus an diugh; 's their luchd-gleidhidh an Talla Rioghail ud, gur h-ann leis an fhuil a chaidh a dhòirteadh, dìreach trì ceud bliadhna roimhe so, a tha làr an t-seòmair ud mar sud air a dhath. Cha d' rinneadh atharrachadh sam bith air na seòmraichibh o'n uair ud. 'Am feadh a bha obair a' mharbhaidh a dol air a h-aghaidh bha bhan-rìgh gu frasach a' sileadh dheur agus ag aslachadh orra gun iad ga mharbhadh. 'N uair a thuig i gu 'n deachaidh an deò as, thiormaich i a deòir, 's thuirt i gu 'n smuainicheadh i 'nis air cionnus a dheanadh i dioghaltas. 'An déigh a' ghniomh fhuiltich so, chum na mòrairean ud a' bhan-rìgh 'na priosunach 'an lùchairt Holirud car tamuill, gun duin' a leigeadh fagus dhi ach a fear-pòsda. Bha iad an dùil gu 'n atharraicheadh iad uachdaranachd na rioghachd gu buileach. Ach thug ise air Dàrnlaidh na h-uile ni a bha o thoiseach gu deireadh timchioll air a' mhort ud aideach-

adh. Dhìt e càch uil' agus thuirt e nach robh coire sam bith aige féin ris. Leig a bhan-rìgh oirre gu 'n do chreid i sin. Ach fhuair i dearbhadh an déigh làimh, gu 'n robh e co ciontach ri càch. Bha rathad uaigneach fo 'n talamh a mach as an luchairt, air nach robh fios ach aig tearc de mhuinntir an teaghlaich. Dh' iarr a' bhan-rìgh 'us Dàrnlaidh cead air an luchd-gleidhidh a bh' oirr', a dhol do sheòmar eile gu beagan tàimh a ghabhail. Chaidh i féin 'us Dàrnlaidh air am màgaibh tre 'n t-slighe dhùldaidh, dhuirch ud, gus an d' fhuair iad a mach fo 'n ghàradh a bha 'cuairteachadh na lùchairt. 'N uair thàinig iad air uachdar an talmhainn 'an sin, air an oidhche reòtht' earraich ud, bha beagan mharcach a' feith-eamh orra 's dà dhiollaid falamh anns an do shuidh a' bhan-rìgh 's a companach. B' i 'n ath-sgeul a chuala na Morairean a bha ga gleidheadh gu 'n robh i 'n Dunbarr. Chuir i fios a sin gu a càir-dibh air feadh na dùthcha iad a thional da h-ionnsuidh. An tearc de laithibh bha còrr 'us ochd mìle saighdear air tighinn gu a bràtaich. Mharsail i air ceann na h-armailt do Dhuneidin, 's b' éigin do na Morairibh ceannairceach teicheadh le 'm beatha. Bha Iarla Mhuraidh 's an fheadhainn eil' a rinn ceannairc còmh-ladh ris air pilltinn á Sasunn aig àm an troimh' chéil' a thachair an déigh bàis Risio. Agus o nach robh fios aig a bhan-rìgh ciod a dheanadh i, no co as an earbadh i, thug i maithcanas do Iarla Mhuraidh, 's ghabh i steach 'na 'comhairl' e gus a cuideachadh 'an dioghaltas a dheanamh air mortairibh Risio. Aig an àm cheudna dh' fhàs i ni b' fhuathaich air Dàrnlaidh na bha i riamh, 's dhealaich iad gu buileach ri chéile. Dh' aiseadadh a' bhan-rìgh air prionnsa, Seumas VI., air an naoidheamh là deug de mhios meadhonach an t-samhraidh. Aig àm baistidh an naoidhein so, beagan làithean an déigh sin, chaidh Dàrnlaidh a philleadh air falbh gu tàireil o 'n dorus, gun chothrom fhaotainn a leanabh féin fhaicinn. Mar a bha 'm briseadh eadar a' bhan-rìgh 's a fear-pòsd' a' sior dhol am farsuingeachd, bha fear eile de mhaithibh na rioghachd ag éiridh ann am fàbhar aig a bhan-rìgh. B' e so Iarla

Bhotueil, duin' aobhail olc, a bha 'n déigh roinn mhòr de 'ùin' a chur seachad air tir-mòr na h-Eòrp', agus air mòran de dhroch cleachdaidhean nan tìrean sin a thoirt dachaidh leis. Bha 'n duin' ais-innleachdach so a' treòrachadh na ban-rìgh gu mullach creig' uamhasaich gus a tilgeadh sios. Chaidh Dàrnlaidh a thàmhachd do thigh 'athar 'an Glascho. Dh' fhàs e tinn leis a bhan-ghucaich an sin. 'N uair a chaidh e gu maith am feabhas chaidh a' bhan-rìgh a shealltuinn air, 's leig i oirre gur h-ann a bha i ro thaingeil air son e bhi air a chaomhnadh, 's gu 'n robh i maitheadh dha na h-uile coir' a bha ri chur as a leth. Le mòran briodail, dheth 'm b' urrainn i pailteas a' chleachdadh, bhreug i leatha gu ruig Duneidin e; 's o nach robh e gu h-iomlan fathast saor o lagachadh an tinneis, chomhairlich i, gu 'n cuireadh e seachad beagan laithean 'an tigh Mhanach air taobh a muigh ball' a' bhaile ris an abradh iad Eaglais an achaidh. Bhiodh a' bhan-righ féin gu maith tric a' tighinn a shealltuinn air an sin. Bha i còmhladh ris air oidhche na sàbaid an naoidheamh là de cheud mhios an earraich. Aig uair àraidh, 'n uair a bha e teannadh ri bhi gu maith anmoch, smuainich i, mar gu 'm b' eadh le gradaig, air ni a bh'air dol as a cuimhne; gu 'n do gheall i bhi 'làthair aig pòsadh aon de cuid searbhantan, agus dannsadh air a' bhanais. Bha i air a bonnaibh gu falbh ann am mionaid; phòg i a fear-pòsda, 's leig i soiridh ghràidh leis. Air an oidhche sin féin thàinig cuid de sheirbhisich Iarla Bhotueil, gu folchuidh thun na h-eaglais. Bha mòran fùdair ac', a fhuair iad air a chur an òrdugh 's an t-seileir a bha fo 'n eaglais, dìreach fo sheòmar leaba Dhàrnlaidh. Bha iuchraichean meallt' aca leis an d' fhuair iad a stigh. Mu dhà uair 's a' mhaduinn thàinig an t-Iarla fèin a dh' fhaicinn an robh gach ni 'an òrdugh. Bha na leusan tein' ac' air an cur 'na 'n àite goirid roimhe sin, 's cha b' fhada gus an do las am fùdar, 's an deachaidh an eaglais na smùid do na speuraibh. Chualas am fuaim anns gach ceàrna de 'n bhaile. 'N uair a shoilleirich an là, fhuaradh cuirp Dhàrnlaidh 's a ghille-frithealaidh 's an lios ri taobh làthrach na

h-eaglais. Chaidh Botuel a shealltuinn air a' chorp, mar a chaidh muinntir eile, 's phill e dh' ionnsuidh na ban-rìgh a dh' innseadh mar a thachair, 's a' gabhail air a bhi làn iongantais mu cionnus a b' urrainn a leithid tachairt. Ghabh a' bhan-rìgh a biadh maidne gu neo-smuaireanach. 'An seachduin no dhà, chaidh i mach thun na dùthch' a chluiche còmhladh ri Botuel 'us dithis no thriùir de Mhorairaibh eile. Bha fios aig na h-uile gu 'm b'e Botuel am priomh ghniomhair 'am mortadh fhir-pòsda na bàn-rìgh. Fhuair Lenocs, athair an fhir a mhortadh, cothrom Botuel a shumonadh gu mòd agus a chasaideachadh mar mhortair a mhic. Fhuair a' bhan-rìgh là air òrduchadh anns am feumadh am mòd suidhe. Ach bha 'n ùine co goirid 's nach b' urrainn Lenocs na fianuisean uil' a tharruing, 's na nithe eile fhaotainn 'an òrdugh air son na cùise. Dh' oidhirpich e tuilleadh ùine fhaotainn leis an là chur a mach ni b' fhaide. Cha 'n fhaigheadh e sin no taing. 'N uair a thàinig an ceann là 's gun Lenocs ullamh air an son, thàinig Botuel a steach do Dhuneidin le cuig mìle marcach armaichte. Bha na fianuisean air an cur air falbh as an rathad, no ga 'm foluch féin, 's bha fios aig an t-seòrsa bhreitheamhna a bh' ann gu'n cuireadh Botuel gu bàs cuid diubh féin na 'n abradh iad ni sam bith 'na aghaidh. 'S e bun a bh' ann shaor iad e o na h-uile coire 's a' ghnothuch. Chaidh neart thar neart.

5. Chuir Botuel uaith' a bhean phòsda féin, le lethsgeul gu'n robh i ro fhagus 'an dàimh dha; agus an déigh iomadh car clìceach, carach, a chur dhiùbh 's a' bheagan sheachduinibh sin, phòs ban-rìgh Màiri e air a' chuigeamh là deug de cheud mhìos an t-samhraidh, dìreach trì miosan an déigh dha a ceud fhear-pòsd' a mhortadh; ach 's pòsadh gun sìth bh'ann, araon doibh féin 's do'n rioghachd. Cha b' fhada gus an do bhris nàdur coirbte Bhotueil a mach co fiadhaich 's gu'n tàinig a beatha gu bhi glé shearbh do'n bhan-righ. Cha tàmhadh Botuel gus am faigheadh e sealbh air a' phrionns' òg, agus mar a bha fios aig na bha timchioll air a' chùirt gur h-ann air son a mhilleadh a bha e ga iarraidh rinn iad

an dìchioll air a chumail uaithe. Ach cha ghiùlaineadh an dùthaich ni b' fhaide le leithid sud de chùirt thruaillidh. Dh' éirich Iarla Mhortoin, 'us Mhaitlaind, 'us feadhainn eil, aig' an robh dearbh-chinnt air gu 'm b' esan am mortair, gus a thilgeadh a mach as an nead a bha a dol a dheanamh dha féin. Thàinig iad orra 's iad gu neo umhailleach a' fleadhachas 'an Caisteal Mhorair Borthuic. Theich iad gu grad á sin, a bhan-righ air a cur 'an cruth gille bùird. Ràinig iad Caisteal Dhunbàrr, air an robh robh Botuel 'na cheannard. Chruinnich iad dà mhìle saighdear 'an sin leis an d' oidhirpich siad iad féin a dhìonadh o na Morairibh ceannairceach. Sheas iad air cnoc Charberri, dlùth air làthrach blàr Phinci. Bha so air a' chuigeamh là deug de mhìos deireannach an t-samhraidh, dìreach mìos iomlan an déigh dhoibh pòsadh. Thàinig na Morairean, le 'n luchd-leanmhuinn as an déigh an sud, 's sheas iad f'an comhair. Ach cha b' fhada gus an d' aithnich a' bhan-righ nach tarruingeadh duine de na bh'air a taobh arm á truaill air a sgàth. Bha fios aca co bh'ann Botuel, 's ciod de'n robh e ciontach. Thòisich iad a' sgapadh 'n an ceudaibh 's n'an leth-cheudaibh, an sud 's an so. Chaidh fear dhiubh a null le 'shleagh gu ceannard an airm eile, 's leig e sìos i air a bheulabh, mar chomharr air gu'm bu leòsan a' bhuaidh. Ged bu chruaidh so b' fheudar do Mhàiri a ghiùlan. Chomhairlich i do Bhotuel an àraich fhàgail. Ghabh e 'chomhairle so. Chunnacas e 'toirt a làimhe dhi 's a' marcachd air falbh. Cha 'n fhac iad a' chéile tuilleadh. Thug esan am muir air, le tearc de luchd-leanmhuinn eucorach coslach ris féin. Lean e greiseag air a bhi 'na chreachadair mara; chaidh a ghlacadh 's a chur 'am prìosun' an Lochluinn a deas, far an do bhàsaich e 'na amadan deich bliadhn' an déigh so.

6. Thug Màiri suas ì féin do na Morairibh, 'an dùil gu'm buineadh iad fathast rithe mar bhan-righ, 's gu 'm biodh iad umhal dhi. Thug iadsan 'air ais gu buaidh-chaithreamach i gu Duneidin air an fheasgar sin féin. Mar a bha iad ga treòrachadh air mharcachd tre shràidibh a' bhaile gu tigh a' Phrobhaist, 's a cuid

fuilt sgaoilte sìos mu 'broilleach, 's a h-aghaidh air atadh le deuraibh, bha muinntir a' bhaile 'sealltuinn a mach air na h-uinneagaibh, agus 'n an seasamh 's na dorsaibh, a' tilgeadh mar athais oirre na nithe d'an robh i ciontach. Dh'éirich connsachadh mòr a measg nam Morairean 'us luchd riaghlaidh a' bhaile mu ciod bu chòir a dheanamh rithe. Bha Nocs agus Seòras Buchanan a' cumail a mach ma bha righrean, no luchd-riaghlaidh, ciontach de mhortadh, no droch ghniomh, gu'm bu chòir an toirt gu ceartas agus an cur gu deuchainn air son am beatha mar mhuinntir eile. Ach 's e rinn iad aig an àm a cur 'na prìosunach do chaisteal làidir a bh'air eilean Lochlebhein, agus paipeirean ullachadh ris am feumadh i a seula 'chur gu 'n robh i 'leigeadh dhi nan uile nithe 'bhuineadh do rioghachadh ann am fàbhar a mic, agus gu'm biodh a bràthair, Iarla Mhuraidh, 'na Thàinistear na rioghachd gus an tigeadh a mac gu aois. B' eigin di aontachadh ris na cùmhnantaibh sin uile, 's nithean eile aig an robh coimhcheangal riu.

7. 'S gann a bha Màiri aon mìos deug na prìosanach 'an Caisteal Lochlebhein 'n uair a fhuair i rian air teicheadh. Chuireadh fear de fhreiceadain a' Chaisteil air falbh roimhe sin fo amharus gu'n robh e 'deanamh seòl air a leigeadh air falbh. Ach bha comh sgrìobhadh eadar am fear so agus giullan òg eil' a bha 's a' Chaisteal, a ghabh an rian a chaidh a theagasg dha air a' bhanrigh a leigeadh air falbh. Bha fear a' Chaisteil a' cur na h-iuchrach air ceann a' bhùird 'n uair a bhiodh e aig a' bhiadh. Leig an t-òganach ud, a' bha 'na fhear frithealaidh aige, le 'nèipicin tuiteam air a' bhòrd, air muin na h-iuchrach; an uair a bha e 'togail an nèipicin thog e 'n iuchair leis. Bha gach ni eil' ullamh an uair sin, 's ghrad dh'fhalbh e gu tìr le Màiri 's le a maighdinn sheòmair, a' glasadh a' Chaisteil 'na dhéigh. Bha Morair Seton le pàirtidh chàirdean 'a' feitheamh air bruaich an loch. Chaidh a' bhan-righ 'na diollaid air ball, 's mharcaich i gu Caisteal Nidri, 's air an ath latha gu Hamilton. Chuir i fios a dh' ionnsuidh

nam Morairean a shaoil leath a bhi dìleas dhi, 's choinnich àireamh maith dhiubh. 'Am beagan làithibh bha sea mìle saighdear aig a brataich. Rùnaich i féin 's a luchd comhairle gu 'm biodh i air a cur do Chaisteal Dhunbartoin gus a pearsa bhi tearuinte, 's gu'n cogadh na saighdeara gus am faigheadh iad air a h-aiseag i gu cumhachd. Cha d' fhuair an Tàinistear ri 'chéile 's an ùine ghoirid ud ach ceithir mìle saighdear; ach rùnaich e leis an àireamh sin féin a dhol an coinneamh armailt na ban-righ. Mhàrsail ise air ceann a h-airm féin gu Dunbarton; bha baile dìreach air an t-slighe a dh' fheumadh i gabhail an sin: agus dh' fheumadh iad gabhail troimh chaol shràid a bha ruith tre 'n bhaile sin. Mu 'n àm an robh iad a tighinn a stigh do 'n bhaile, bha a chuid daoine féin aig an Tàinisteir air an tarruing 'an òrdugh air cùl nan gàraidhean 's nan craobhan a bha 's a choimhearsnachd, far am biodh iad fo dhion. O na h-ionadaibh dionaidh sin loisg iad air armailt na ban-rìgh, 's mharbh iad mòran diubh, 's an déigh greiseag chòmhraig a chumail ri arm an Tàinisteir b' éigin doibh an cùl a thionndadh, 'us teicheadh. Chaidh mòran a mharbhadh 's an ruaig. An uair a chunnaic a' bhan-righ thruagh a h-armailt air an sgapadh ri ceithir ghaothaibh nèimh, thionndaidh i ceann a h-eich gu deas, 's cha do lasaich i féin 's an tearc a bha còmhladh rith' eang gus an d' ràinig iad Abaid Dhundreanain air cladach Sholabhaigh, trì fichead mìl' o'n àite 's an do chuireadh am blàr. Bha fios aice nach robh e sàbhailte dhi fuireach ni b' fhaide 'an Alba, 's rinn i air son a dhol thar muir gun dàil. Chomhairlich a luchd coimhideachd dhi dhol do 'n Fhraing far am faigheadh i gabhail rithe gu caoimhneil 'na h-airc; ach bha Màiri ni bu sgìthe de 'n Fhraing na bha fios acasan. Roghnuich si i féin a thilgeadh air caoimhneas ban-righ Ealasaid. Sheòl i null air a chaol 's thug i suas i féin do 'n cheud oifigeach Shasunnach a thachair rithe. Chum Ealasaid i na priosunach naoi bliadhna deug.

## CAIB XXIX.

### SEUMAS VI.

Co luath 's a sheulaich Màiri na cumhachan a' leigeadh dhith na rioghalachd, chaidh a mac a chrùnadh fo ainm Seumas VI. ann an eaglais Aird Shruileidh. Thug Iarla Mhàrr leis am phrionnsa 'na ghàirdeinibh, shearmonaich Iain Nocs. Chuireadh an crùn os ceann an leinibh; ghabh Iarla Mhortoin agus Morair Home na mionnan air a shon; bhean na tighearnan eile, agus an sin, na h-uaislean ris a chrùn mar chomharr air an co-aontachadh. 'N uair a bha so uile deanta, thugadh an leanabh air ais d' a bhan-altrum. Chaidh Iarla Mhuraidh do 'n Fhraing goirid an déigh do Bhotuel a bhi ciontach de 'n mhort ud, a réir coslais, a' meas nach biodh a bheatha féin téaruinte na 'n éireadh Botuel gu cumhachd. Bha e nis air pillitinn do Alba, agus air dreuchd na Tàinistearachd a ghabhail os làimh. Bha esan 'na dheadh charaid do aobhar an Ath-leasachaidh. Choinnich a' Phàrlamaid goirid an déigh dha 'n Tàinistearachd fhaotainn, agus rinneadh laghan 's a' Phàrlamaid sin a bha gu maith fàbharrach do aobhar an Ath-leasachaidh. Anns an t-seisean so dhaingnicheadh gach lagh a bh' air an deanamh o 'n bhliadhna 1560 air taobh nam Pròstanach 's an aghaidh nam Pàpanach, 's mar an ceudna nach bitheadh neach sam bith air a chrùnadh 'na righ Alba gun a mhionnan a thoirt gu'n cumadh e suas an creideamh Pròstanach; agus mar an ceudna nach bitheadh dreuchd fhollaiseach a bhuineadh do chùisibh na rioghachd, ach aig Pròstanach. Bha 'n Tàinistear gu cinnteach 'na athair altruim do 'n eaglais. Bha e 'na inneal 'an làimh freasdail a bha ro fheumail anns a bhi toirt cumhachd aimsireil na rioghachd gu co-aon-

tachadh, an tomhas mòr ris na nithibh a bha 'n eaglais ag iarraidh. Ach bha mòran de àrd-uaislean eile na rioghachd air tighinn gu bhi nis air taobh an Ath-leasachaidh. Dh' fhàgadh a' Phàtronachd fathast 'an làmhaibh na muinntir aig an robh i roimhe so; ach 's gann a bha ni sam bith eil' a chunnaic an eaglais iomchuidh iarraidh air an uachdaranachd aimsireil, nach d' fhuair i. Lean an t-Ath-leasachadh air soirbheachadh mar so gu buadhach ré thrì bliadhna, ged a bha mòran aimhreit air feadh na tìr', eadar pàirtidh na ban-rìgh, 's pàirtidh an rìgh. Ged a bha ise 'na priosunach 'an Sasunn, 's nach b' urrainn iadsan a toirt as, gidheadh bha dream àraidh a' gabhail orra bhi dìleas dhi, agus leis an leth-sgeul so a' cur 'an aghaidh an Tàinisteir. Bhiodh an dà phàirtidh so a' coinneachadh 's a marbhadh a chéile na 'm ficheadaibh mar gu 'm b' ann 'am blàr suidhichte. Ach mar is mo a bha càirdean na ban-rìgh, a b' iad da rìreadh càirdean a' Phàp' a' deanamh 'an aghaidh an Tàinisteir, 's ann a b' fhearr a bha e air a dhaingneachadh mar àrd uachdaran na rioghachd. Mu dheireadh, 'n uair a thuig iad nach buadhaicheadh iad 'na aghaidh air dhòigh chneasda no fhollaiseach sam bith, chuir iad an comhairle ri chéil' air son a bheatha thoirt deth le foill. Fhuair iad inneal gun dol fad air a thòir a bha ullamh gus an gniomh fuilteach a ghabhail os làimh. B' e so Hamilton Bhotuel-haugh. Bha fios roimh làimh gu'n robh an Tàinistear gu dhol troimh bhaile Linlithgo, agus fhuair Hamilton a mach air an là sin féin ciod an t-sràid a bha e gus a ghabhail. Chaidh e stigh do aon de na tighean sin, 's shuidh e air cùl uinneig ann an seòmar uachdrach le 'ghunn' air a làn-togail. B' éigin do 'n Tàinistear a bhi marcachd gu mall a thaobh lionmhoireachd an t-sluaigh leis an robh e air a dhòmhlachaidh. Loisg Hamilton air 'n uair thàinig e fa chomhair na h-uinneig air chùl an robh e. Chaidh am peileir tre chorp an Tàinisteir 's mharbh e 'n t-each a bh' air an taobh eile dheth. Chaochail an deadh Thàinistear, mar theirteadh ris, air an oidhche sin féin, gu foighidneach, giùlanta, a' toirt maitheanais d'a naimhdibh. Bha bràthair Hamiltoin a'

feitheamh air cùl an tighe le each diollta. Leum am mortair 'na dhiollaid co luath 's a chinnich leis an t-olc a chur 'an gniomh, 's theich e gu dùthaich a luchd-cinnidh, far an robh e téaruinte. Rinneadh caoidh mhòr feadh Alb' uil' air son Iarla Mhuraidh. Ach bha 'n fheadhainn bu ro fhuiltich 's bu naimhdeile de na Pàpanaich ro aoibhneach air son gu 'n do chinnich an t-olc ud le Hamilton, agus bha gàir mhòr-aoibhneis a measg nan cùirtean Pàpanach air tir-mòr na Roinn-Eòrp' air son an call ud a thighinn air an Ath-leasachadh 'an Alba. Bha iad a' meas mar ni faisg air a bhi deanta, gu'n robh an t-Ath-leasachadh air a stampadh a mach 'an Alba. An sin cha robh dad ri dheanamh ach armailtean Frangach, 'us Spàineach, 'us Eadailteach, a chur air tìr 'an Alba, gu briseadh a steach air taobh tuath Shasuinn, 's armailtean eil' a chur air tìr 'an ceann a deas na rioghachd sin a ghabhadh gu tuath, gus an coinnicheadh iad mar sin a chéil' an déigh na h-uile ni a bha 's an tìr 'an aghaidh a' Pháp a bhàthadh gu h-iomlan, 's nach biodh air an Ath-leasachadh cuimhne gu bràth no luaidh. Mar so bha iad ag àireamh, ach bha mearachd fuathasach 's a chunntas 'an déigh dhoibh sgur dheth.

2. Fhuair Iarla Lenocs, athair Mhorair Dàrnlaidh, an Tàinisteireachd, an déigh Iarla Mhuraidh. Chaidh esan a mhortadh mar an ceudn' an ath bhliadhn' an déigh sin. Bha fear Circaldi, uachdaran na Gràinnsich, 'na fhear-riaghlaidh air Caisteal Dhuneidin, a bha e cumail 'an aobhar na ban-rìgh agus 'an aghaidh an Tàinisteir, 's an rìgh òig. Bha baile Dhuneidin 'an tomhas mòr fo mheachainn an fhir so. Bha oifigich a' chaisteil a' cleachdadh mòran ain-tighearnais air a' bhaile. Cha 'n fhuilingeadh iad margadh a chumail ann. Cha leigeadh iad le neach sam bith biadh no connadh a reic ann. Dhìt iad gu bàs bean àraidh air son i dh' oidhirpeachadh nithe a thug i steach o'n dùthaich a reic 's a' bhaile. Thug iad air a h-ais gu a baile féin i 's chroch iad i. Chumadh càirdean na ban-rìgh Pàrlamaid an Duneidin mar a thogradh iad. Ach 's ann an Srui-

leadh a bha càirdean an rìgh 's an Tàinisteir a' coinneachadh. Ghlac Lenocs Caisteal Dhunbartoin a bha gu sin 'an làmhaibh pàirtidh na ban-rìgh. Bha Hamilton, Ard-easbuig Chill-Rìmhinn, bràthair màthar an fhir a mhort Iarla Mhuraidh, air teicheadh do 'n daingneach sin air son dìdein. Shlaod iad esan gu Sruileadh, dhìt, agus chroch iad e, air son an làmh a bh' aig 'am bàs Dhàrnlaidh 'us Iarla Mhuraidh. Ach goirid an déigh sin, chuir Circaldi cuig ceud saighdear a steach do Shruileadh feadh na h-oidhche, 's ràinig iad tigh an Tàinisteir gun neach a sheasamh rompa, 's rinn iad priosunach dheth. Mu'n do thàrr iad air tuilleadh a dheanamh, bha freiceadain a' chaisteil, 's muinntir a' bhaile ga 'n cuairteachadh; mharbh iad an sin an Tàinistear 's thug iad an casan leò.

Chaidh Iarla Mharr a roghnuchadh an sin gu bhi 'na Thàinistear. Bha 'm Morair so cliùiteach air son a thréibhdhireis 'na latha. Ach tha cuid ag ràdh nach robh e co duineil 's a dh' fheumadh Tàinistear Alb' a bhi 's an àm charraideach ud. Shaoithrich e mar a b' urrainn e ann a bhi 'g aiseag coimhreit' eadar luchd na còmhstri 's an rioghachd. Ach bha ro mhòran 'na 'aghaidh. Bhris na doirbheasan a bha 'coinneachadh ris a shlàinte, 's bhàsaich e air a' bhliadhna sin féin. B'ann air a' bhliadhna so, 1572, an ceathramh là fichead de cheud mhios an fhoghair, a rinneadh an casgradh uamhasach ud air na Pròstanaich 's an Fhraing, là Bhartolomeuis. Bha Nocs air teicheadh á Duneidin do Chill-Rìmhinn roimhe so; agus e air fàs gu maith fann le droch shlàinte. Dhìrich e 'chùbaid an t-sàbaid an déigh an sgeula cràiteach a chluinntinn, 's ged a bha e lag, thog e 'ghuth gu maith treun, 's chuir e 'n céill breitheanasan an Tighearn' 'an aghaidh nam mortairean ud, agus an teaghlaich rioghail leis an robh sud air a' cheadachadh. Chaochail Nocs air a' cheathramh là fichead de cheud mhios a' gheamhraidh a' bhliadhna sin féin. Air a' cheart là air an do bhàsaich Iain Nocs, bha Iarla Mhortoin air a chur a stigh do dhreuchd na Tàinisteireachd. Cha robh e gle chàirdeach do Nocs ré a bheatha; ach 'na sheasamh air

bruaich na h-uaigh, an déigh an corp a chur 'na luidh' imnte, thuirt e. "Ann an sin tha esan 'na luidhe nach do ghabh eagal riamh roimh ghnùis duine."

4. Cha robh Morton ri 'mholadh air son ni sam bith ach a thapachd 's a sgiobaltachd 'an toirt gnothuich air aghart. Cha bu charaid do 'n eaglais idir e, ach 's e 's coslaiche gu'n do chuidich pàirtidh na h-eaglais ri 'fhaotainn do 'n dreuchd a chionn e bhi air taobh an rìgh òig, 's an aghaidh na ban-rìgh, 's nach robh e furasda néach eile fhaotainn, freagarrach air son na dreuchd aig an àm. Chaidh an cogadh sìobhalt' eadar luchd rìgh, 's luchd ban-rìgh air aghart ni b' fhuiltiche na rinn e riamh. Bu Dùghlasach Morton, 's theirteadh na cogaidhean Dùghlasach ris a' chasgradh a bha dol air aghart eadar e féin 's muinntir na ban-rìgh. Cha seamadh e 'n crochadh na 'm ficheadaibh 's na 'n ceudaibh mar thuiteadh iad 'na làmhaibh, gun an toirt gu mòd no Siorraimh. Bha 'n taobh eile mar a b' urrainn iad a' toirt a steach tòrachd sin; agus le sin dh' fheumadh gu 'n robh staid na dùthcha ro thruagh. Ach 'an ùine ghoirid fhuair Morton còmhnadh shaighdearan 'us ghunnaidhean mòra o Ealasaid Shasuinn, leis an do chuir e séisd ri Caisteal Dhuneidin. Rinn na h-innealа cumhachdach sin a leithid de bhearnan air clachaireachd làidir a chaisteil, 's gu 'm b' éigin do Chircaldi striochdadh. Chaidh e féin 's a bhràthair a chrochadh, 's 'n uair a chunnaic Lethington, a bha air bith 'na Rùn-chleireach aig a' bhan-rìgh 's a bha còmhladh ri a càirdibh 's a' chaisteal, nach d' fhuair Circaldi tròcair, chuir se e féin gu bàs anns a' chaisteal, mar tha cuid ag ràdh, le puinnsean.

5. Chaill taobh na ban-rìgh, mar so na bh' aca de chumhachd 's an rioghachd, 's b' éigin striochdadh do 'n taobh bu treise. 'N uair a fhuair Morton e féin air a dhaingneachadh 'an cumhachd mar so, gun neach comasach air cur 'na aghaidh, thòisich e air càrnadh suas airgid 'us saoibhreis gun sealltuinn co dhiù a b' ann leis a' chòir no leis an eucoir a bha e 'deanamh sin. Ach cha robh ni sam bith eile bu mhò a choisinn de mhi-chliu dha 'na 'n rian a ghabh e air maoin

na h-eaglais a ghlacadh dha féin. 'N uair a chuireadh sios an creideamh Pàpanach aig an Ath-leasachadh, dh' fhàgadh dà thrian am beòlaind aig na h-easbuigibh 'us ministeiribh eil' a' chreidimh sin, fhad 's bu bheò iad. Cha d' fhuair an eaglais Ath-leasaicht' ach trian de mhaoin na h-eaglais aig an àm sin. Bha i gu bhi 'faotainn na codach eile 'n uair a bhiodh na h-easbuigean Pàpanach air bàsachadh. Ach bha sùil Mhorairean 'us dhaoine mòr eile na rioghachd 'an déigh a bhi leigeadh na bha 'n sud de fhearann a dh' ionnsuidh na h-eaglais; 's ann a bha gach fear dhiubh a' cleachdadh ìnnleachdan air son am fearann a bha dlùth air a chrìch a ghlacadh dha féin. Feudar aon saimpleir comharraicht' innseadh air an dòigh a bha cuid diubh a' gabhail gu sin a dheanamh. Chaidh daoin' ainmeachadh leis a' Phàrlamaid aig an Ath-leasachadh ris an abrar *Commendators*, ris an d' earbadh fearann na h-eaglais, aig an robh cur a stigh an fhearainn ri 'roinn air a' mhuinntir d'am buineadh e, fhad 's bu bheò iad. Dh' fheumadh iad cunntas a thoirt as an stiùbhartachd air fearann Abaid no tigh Mhanach air bith. 'S a' bhliadhna 1570 thug Iarla Chasilis fiadhachadh càirdeil do Aba Chroisragueil, 'an Siorrachd Ara, tighinn ga amharc. Thug an t-Aba, gu neo-umhailleach, ùmhlachd do 'n fhiadhachadh so. An uair a fhuair an t-Iarla 'na chumhachd féin e, threòraich e le measgadh de cheilg 's de ainneirt e gu tùr uaigneach a bha 'n crochadh a mach os ceann na mara. Anns an tùr so bha seòmar folchuidh anns nach robh airneis air bith ach greideal no pràis-obair iaruinn, agus teine foipe leis an robh i air a cumail dearg theth. "Mo Mhorair Aba," arsa Casilis, "nach bi sibh co maith 's gu'n cuir sibh 'ur làmh-sgriobhaidh ris na paipeiribh so," 's e spìonadh a mach as a phòcaid dòrlach phaipeirean air an robh samhladh no cruth gabhail fhearainn sgrìobhta, a bha toirt fearainn na h-Abaid ris an robh ceangal aige seachad do'n Iarla 's d'a theaghlach. "Cha chuir mi gu dearbh," ars' an t-Aba, "mo làmh ri leithid sin de phaipeiribh leis am biodh an eaglais air a spùineadh dheth a còraichean." Dh' fhosgail an t-Iarl' an dorus, 's thàinig tearc de luchd

frithealaidh a steach, 's rug iad air an Aba 's rùisg iad e, 's shìn iad air an iarunn theth e, 's thòisich iad a' dòirteadh ol' air mar air feòil no iasg a bhiodh ga ròisteadh. Bha 'n t-Ab' a' glaodhaich co àrd 'sa b' urrainn e, 's e 'tairgseadh a sporain do neach sam bith a ghrad mharbhadh e, 's nach biodh e 'fulang nam piantan ud. Thugadh air gealltuinn mu'n tàinig e á sud gu'n cuireadh e 'làmh-sgriobhaidh ri ni sam bith. Thug Casilis an sin an ath tharruing air na h-innealaibh, 's chuir an t-Aba bochd, le làimh leth ròist' 'ainm sios fo na cumhachan a bh' aig an Iarl' air an ullachadh roimh làimh. Bha 'n Abaid air a spùineadh. Le rian garbh cnapach éigin mar so ghabh mòran eile sealbh air fearann na h-eaglais. Ach do bhrìgh gu'n robh Morton 'na Thàinistear cha fhreagradh dha dòigh co ainneartach is sud a ghabhail gus an eaglais a chreachadh. B' e 'n dòigh a ghabh e feuchainn am faigheadh e aon de mhinisteirean na h-eaglais féin a ghabhadh os làimh a bhi 'na easbuig, no na àrd-easbuig 'an àite nam Pàpanach a chuireadh sìos, ach gu h-aideachail 'na fhear dreuchd 'an eaglais Ath-leasaichte na h-Alba. Bhiodh pàigheadh na h-easbuigeachd an aon suim a bha i roimhe sud; ach bhiodh a' chuid bu mhò dheth sin aig Morton, 's bheireadh e tabhartas maith do'n fhear eil' air son ainm na dreuchd a bhi aige. Shaoileadh neach nach faigheadh e ministeir air bith 's an eaglais Ath-leasaicht' a ghabhadh os làimh a leithid sin de thràillealachd; ach fhuair e sin gun dol fad' air a thòir.

6. An uair a chuireadh gu bàs Hamilton, Ard-easbuig Chill-Rìmhinn, dh'iarr agus fhuair Morton cead o 'n Phàrlamaid beòlaind na h-àrd-easbuigeachd ud a reiceadh. Cha leigeadh an lagh leis a bhi 'na Ard-easbuig e féin, ach bha e gu mòr 'an geall air a chur a stigh a chumail aige féin. Agus fhuair e Iain Dùghlas, a bha na fhear teagaisg 'an Oil-thigh Chill-Rìmhinn, air a chur a stigh do dhreuchd na h-Ard-easbuigeachd ud. Bha earrann an leòmhain gu bhi aige féin de'n phàigheadh, agus cuibhrionn chuimseach aig an Dùghlasach. Bha so mu'n d'fhuair Morton an Tàinisteireachd, 's mu'n do bhàsaich Nocs; agus rinn e troimhe chéile mhòr 's an eag-

lais aig an àm. Ach lean cuid eil' air droch eisimpleir an duine so an déigh sud. Agus o nach robh aig an easbuig ach beagan 's an t-ainm, 's gur h-ann a bha tromlach a chur a stigh aig a' Mhorair, thug muinntir na dùthcha "na h-easbuigean Tulchanach" mar ainm air an leth luchd dreuchd ud. B' e 'n Tulchan gu litireil craicionn laoigh air a lionadh le connlaich no ni eigin mar sin, 's air a chur ri taobh na bà leis a' bhanaraich 'an àm a bhi toirt a' bhainn' uaipe. An uair a chitheadh a' bhò sud shaoileadh i gur h-e 'n laogh a bh'ann, 's bheireadh i'm bainne gu pailt. Bha na Morairean sanntach ud a' faotainn rud maith bainn' air sgàth nan easbuigean Tulchain. B'e Iain Dùghlas an ceud fhear de na Tulchanaich; ach lean àireamh maith as a dhéighsan, 's tha gach troimhe chéile 's eas-còrdadh a bha iad ag aobharachadh co mòr air an toinneamh a stigh 'an eachdraidh na rioghachd 's nach comasach dhuinn faotainn troipegun a bhi coinneachadh gu tric ris na Tulchanaich, no na Tulchanaich a bhi coinneachadh ruinn.

7. Thug an t-ana-ceartas 's am fòirneart a bha Morton a' guàthachadh anns gach dòigh 's air gach duin' a b' urrainn e, gu saoibhreas a chàrnadh suas, air dream àraidh de na Morairean bu tapaidh 's an tìr, an guaillean a chur ri chéil' air son a thilgeadh a mach as a dhreuchd. Chinnich leò sin a dheanamh 's an dòigh bu lugha cunnart sam bith dhoibh féin; b'e sin, impidh a chur air an rìgh òg gu uachdaranachd na tìr' a' ghabhail thuige féin. Cha robh Seumas ach dà bhliadhna dheug 'n uair a ghairm e Pàrlamaid cruinn 'na ainm fèin. Co luath 's a thuig Morton gu 'm b'i toil an rìgh an t-srian fhaotainn 'na làimh féin, leig e gu h-umhail dheth an Tàinistearachd, nì a bha dùil aig mòran nach deanadh e. Agus o'n chunncas gu'n do leig e as a làimh a chumhachd gu'n dragh a chur air duine sam bith aig an àm, rinn a' Phàrlamaid de chaoimhneas ris gu'n d' aontaich iad uile ri Achd anns an robh làn mhaitheanas air a thoirt do'n Iarl' air son nithibh mi-chubhaidh sam bith a bha ri 'n cur as a leth fhad 's a bha e 'na Thàinistear. Ach 'n uair a fhuair se e féin saor o na h-uile cunnart 'an so, cha b' fhada gus an

deachaidh aig' air a chumhachd a ghlacadh a rìs le luchd-comhairl' an rìgh a thilgeadh as an dreuchd agus e féin a ghabhail sealbh air pears' an rìgh 's tòiseachadh air riaghladh mar bha e roimh' ach 'an ainm an rìgh. Agus a réir na h-uile coslais so an ni a bha 'na mheadhon air a bheath' a' ghiorrachadh. Thòisich an rìgh eadhon aig an aois òig so a' gabhail tlachd 'an luchd-fàbhair iosal. B' iad an dithis ris an robh dlù-chomunn aige mu'n àm so Esme Stiùbhart, mac bràthar Iarla Lenocs, agus 'oighre, agus am fear eile Caiptin Seumas Stiùbhart de theaghlach Ochiltre. 'N uair a b' éigin do Mhorton tomhas àraidh de 'shaorsainn a leigeadh leis an rìgh, ghabh an Caiptin so an cothrom air a' chasaid 'am fianuis na Comhairle, mar neach a bha ciontach de bhàs athar an rìgh. Bha na h-uile nithe eil' air am maitheadh dha le Achd Pàrlamaid; ach cha robh iomradh 's an Achd sin air an làimh a bh' aige 's an droch ghniomh ud. Mhol a chàirdean do 'n Iarla teicheadh air falbh a nis le 'bheatha, 's thairg iad, os iosal, na h-uile cuideachadh dha air son sin a dheanamh. Ach dhiult e teicheadh, mar a bha e smuaineachadh gu'n dionadh se e féin. Goirid an déigh Morton a chur 'am prìosun, thog an rìgh Caiptin Stiùbhart gu bhi 'na Iarl' Arain. 'N uair a chuala Morton sin, thuig e nach robh dol as aige; gu 'n deanadh an rìgh ni sam bith a dh' iarradh am fear-fàbhair ud. Fhuaradh breitheamhna 'us fianuisean a chur air chois leis an robh Morton air a dhìteadh. Dh' aidich e roimh a bhàs gu'n robh fios aige roimh làimh gu 'n robh 'am mort gu bhi air a dheanamh, ach nach tug e gnùis idir dha 's nach do mhol se e, agus gu 'n robh e air innseadh do Dhàrnlaidh féin, mur b'e gu'n robh e cinnteach gu'n innseadh esan do'n bhan-rìgh e, 's gu'n coisneadh sin am bàs dhàsan, Ach cha robh Seumas agus 'fhear-comhairle fuilteach a' dol 'thoirt éisdeachd do 'n dòigh dhionaidh so. Chuir iad gu bàs e mu mheadhon an t-samhraidh 1581 le inneal ris an abrar a' Mhaighdean, a bha e fein roimhe sud air thoirt á Sasunn gu eagal a chur air a mhuinntir a bhiodh eas-umhal dha.

8. Fhuair an t-Iarl' Araineach a nis cothrom dol air aghart mar

a thogradh e. Chumadh e pailteas miodail ris an righ, 's dheanadh an rìgh air a chomhairle ni sam bith a dh' iarradh e. Theireadh an t-Iarla gu'm bu leis an rìgh na h-uile cumhachd spioradail co maith is tìmeil 's an rioghachd; chreideadh an rìgh sin 's chuidicheadh e 'n t-Iarla gus na h-uile neach a chuireadh 'na aghaidh a chumail fodha. Bha Morton an déigh fear Adamson a chur a steach do Ard-easbuigeachd Chill-Rìmhinn an déigh an Dùghlasaich. Bha 'n t-Araineach no a chàirdean a nis a' faotainn a' bhainn' o'n Tulchan so. Bha Ard-easbuig Ghlascho air bàsachadh, agus thug a' Chomhairle cur a stigh an àite sin do Dhiùc Lenocs, comh-fhear cluich' eil' an rìgh. Fhuair Lenocs fear Montgomeri, no Mac Gumerait, a ghabh os làimh Tulchanachd Ghlascho. Bha eaglais Ath-leasaichte na rioghachd a nis air a buaireadh 's air a sàrachadh gu ro mhòr leis na Tulchanaich nach bu tearc de gach seòrs', eadar easbuigean 'us eile. Chuir Ard-sheanadh na h-eaglais, 's a' bhliadhna 1582, buidheann air leth air son a dhol air beulaobh an rìgh 's na Comhairl', a thagradh air son gu'n tugtadh air falbh ainm 'us àite nan easbuigean 's an eaglais. Bha litir thagraidh air a sgrìobhadh anns an robh aobharan an gearain air an cur sìos. Bha Aindrea Melbhil air ceann na buidhne ris an d' earbadh an gnothuch. An uair a fhuair iad 'an làthair an rìgh 's na Comhairle dh'fheòraich an t-Iarla, air dha sealltuinn ris an litir, "Co leis am bu dàn' an ainmean a sgriobhadh ris na nithibh ceannairceach so." "'S dàna leinne," ars' Aindreas a' chridhe leomhanta; agus a' dol air aghart thun a' bhùird, rug e air peann á làimh cleireach na Comhairl' agus sgriobh e sios ainm féin ris an litir. Rinn na ministeirean eil' air ball an ni ceudna. Chuir duinealas Mhelbhil 's a chomh mhinisteirean ni-eigin de athadh air an Araineach; 's ged a bha gu leòr a stigh, cha tàinig diog as a bheul; chum e air féin. Labhair Lenocs gu ciùin, foighidneach ris na daoinibh, 's fhuair iad an sin cead falbh á làthair na Comhairle gu sìochail.

9. Air a' bhliadhna an déigh so ghlais buidheann bheag de na Morairean Seumas 'an Caisteal Rutbhein, anns an do chuir e seachad

oidhche 'an àm dha bhi air sgriob a' sealg feadh Adhoill. Bu le Iarla Ghouri an caisteal so. Sgapadh droch luchd-comhairl' an righ uaithe. Chaidh Lenocs do'n Fhraing far an d' fhuair e bàs, goirid an déigh sin, 's cha'n fhaigheadh an t-Iarl' Araineach cothrom a thighinn fagus d'a mhaighstir. Ach cha b' fhaide na bliadhna chaidh ac air an rìgh a chumail 's a' chuing so; ghoid e air falbh uatha 's thug e Cill-Rìmhinn air, 's chuir e fios air a sheana chàirdean tighinn da ionnsuidh an sin, 's thòisich nithe a' ruith 's an t-sean chlais. Chuireadh impidh air an rìgh gealladh a thoirt nach deantadh peanas sam bith air na Morairibh a chuir 's a' chuing ud e, o'n is ann air son a leas a rinn iad e. Ach an déigh an gealladh sin a thoirt, chuir e Iarla Ghouri gu bàs 'n uair a fhuair se e féin làidir gu leòr air son sin. Air a' bhliadhna sin féin chuireadh gairm lagha gu Aindrea Melbhil air son e ga thaisbeanadh féin 'an làthair na Comhairle gu freagradh air son briathra ceannairceach, a bh' air an aithris a' labhair e'n aghaidh luchd-riaghlaidh na rioghachd. Nochd Melbhil gu soilleir o'n sgriobtuir gur h-ann aig an eaglais a bha gnothuch ris air son briathran, no ni mi-chubhaidh sam bith eile de 'm feudadh e bhi ciontach 'an aoradh follaiseach an Tighearna. Dhiùlt e an ùghdarras-san aideachadh 's a' ghnothuch. Ach ghabh iad an dòigh féin air a dhìteadh. Chuir iad 'am priosun 'an Caisteal Dhuneidin e 's chuireadh a chuid shaoghalt' uile fo bhreith an rìgh. Ach thuig Melbhil an déigh sin gu 'n robh iad gus a chur do Chaisteal Bhlacnes, a bhuineadh do 'n Iarl' Araineach. Bha fios aige na 'm faigheadh an duine sin fo a mheachainn e nach faigheadh e as le 'bheatha; agus 's e rinn e 'n cothrom a ghabhail air teicheadh gu Beruic. Fhuair e fàth air sin a dheanamh am feadh a bha'n t-Iarl' a cur air dòigh nan trùpairean a bha gus a ghiùlain gu Blacnes. 'N uair a fhuair an rìgh 's an t-Iarl' Araineach Melbhil as an rathad shaoil leò gu'm biodh e furasda dhoibh an eaglais a thoirt gu aontachadh ri 'n toil féin 's na h uile nithibh. Lean iad an eisimpleir a chuir Morton rompa, air son eaglais na h-Alba 'thoirt a' chuid 's a' chuid gu ùmhlachd do na h-easbuigibh, agus tre na h-eas-

buigibh gu ùmhlachd dhoibh féin. Bha Morton air còrdadh ri Ealasaid Shasuinn mu'n ghnothuch so. Bha ise ga mholadh dhasan, 's bha esan glé dheònach air a comhairle 's a h-eisimpleir a leantuinn. Bu nighean a h-athar féin Ealasaid. Their luchd-eachdraidh nighean fhearail Eanruic rithe. Bha h-athair 's a sean-air roimp' an déigh uaislean 'us cumantan Shasuinn a chur gu h-iomlan fo smachd do 'n ùghdarras féin. Lean ise na 'n cos-cheumaibh-san, 's na h-uile nithibh a bhuineadh do riaghladh sìobhalta na rioghachd agus cha 'n fhuilingeadh i e bhi air atharrachadh dòigh 'an gnothuichibh na h-eaglais. Bha i gun teagamh ag aideachadh mòr fhuath do gach ni a bhuineadh do 'n Phàpanachd, agus 's an t-seadh sin bha i feumail 'na h-àite do aobhar an Ath-leasachaidh. Ach cha 'n fhaigheadh na h-easbuigean cothrom an t-atharrachadh bu lugh' a dheanamh air co-shuidheachadh na h-eaglais ach a réir a focail-se, agus dh'fheumadh iad, olc air mhaith leò, na h-uile nithe a bhuineadh do riaghladh na h-eaglais ann an teagasg, 's an oideas a chur 's an òrdugh an iarradh ise orra; cha robh dol a null no nall uaithe sin. Agus mar sin feudar eaglais Ealasaid a ràdh ri eaglais Shasuinn. Mar a dh'fhàg ise i, tha i gus an là 'n diugh air a riaghladh, cha 'n ann leis na h-easbuigibh, ach leis an rìgh no bhan-rìgh, d' am feum na h-easbuigean a bhi umhail.* So ma ta, an dearbh chumadh gus an robh Seumas VI. agus a dhroch comhairleach, an t-Iarl' Araineach a nis ag oidhirpeachadh eaglais na h-Alba a thoirt. Se 'n déidh mhòr a bh' aig' air an eaglais Albannaich a' thoirt a dh' ionnsuidh na h-aon dàimh ris féin 's an robh an eaglais Shasuunach do Ealasaid a thug e gu bhi cleachdadh uiread de ain-neirt anns a bhi fòirneadh easbuigean Tulchanach air an eaglais an aghaidh a toil, 's a bha e deanamh, agus a lean a mhac, 'us mac a mhic 'na

* Ré còrr is ceud bliadhn' an déigh an Ath-leasachaidh bha seirbhis coisrigidh nan easbuigean 's nam ministeirean eil' an aon ni. Chaidh seirbhis a' choisgrigidh a mhùthadh leis na h-easbuigibh 's a' bhliadhna 1662, an uair a thòisich Ard-eaglaiseachd ga nochdadh féin 'an Sasunn.

dhéigh air a bhi 'deanamh. Agus 's e 'n dearbh chinnt a bh' aig cinn-iùil na h-eaglais gur i sud an inntinn de'n robh an rìgh, aon de na h-aobharan a thug orra cathachadh 'na aghaidh mar a rinn iad gu còraichean na h-eaglais a dhìonadh, agus a co-shuidheachadh a chumail air a' bhonn sgriobtuireil air an robh e air a chur le aithrichibh an Ath-leasachaidh.

10. Anns a' Phàrlamaid a choinnich 'an toiseach an t-samhraidh, 1584, fhuair an t-Iarl' Araineach na laghan mi-chliùiteach ud air an toirt air aghart, ris an abair luchd eachdraidh "Na Reachda Dubha." Cha ruigear a leas an cur sìos focal air an fhocal, mar a chaidh iad troimh 'n Phàrlamaid. Ach 's e bu chiall doibh, na'n cuireadh neach sam bith an aghaidh àrd-chumhachd an rìgh, no na h-àrd-chomhairl' ann an nithibh spioradail no aimsireil, gu'm biodh e air a mheas mar a' deanamh àr a mach 'an aghaidh an rìgh, 's gu'n deantadh peanas air a réir sin; agus neach sam bith a a chuireadh an aghaidh a chumhachd cheudna bhi air a ghnàthachadh le trì stàitibh na Pàrlamaid, gu'm biodh e air a mheas ciontach air an dòigh cheudna, agus nach feudadh iochdarana na rioghachd a nis cruinneachadh 'an ceann a' chéil' ann an coinneimh sam bith, ach a mhàin na cùirtean lagha, gun chead agus àithne shonruicht' an rìgh a bhi aca chum sin; 's nach biodh e ceadaichte do neach sam bith, 'an uaigneas no'm follais, 'an searmoin, no 'n comhluadar eadar duin' 'us duine, coire sam bith fhaotainn do 'n rìgh, no d'a Chomhairle, ge b' e ni a dheanadh iad, fo eagal peanais a bhi air a dheanamh orra mar luchd ceannairc 'an aghaidh an rìgh. Bha "Na Reachda Dubha" air an daingneachadh leis a' Phàrlamaid, 's air an cur an céill gu follaiseach mar reachdaibh na rioghachd. Cha do thog a' bheag sam bith de mhaithean na dùthcha guth an aghaidh nan laghan ain-tighearnail ud. Ach thuig ministeirean na h-eaglais gur h-ann 'n an aghaidh féin gu h-àraidh a bha iad air an tarruing, agus chuir iadsan 'n an aghaidh 's na h-uile dòigh 's an robh e 'n an comas. Ach 's ann a bha cìocras 'us conachd an Arainich gus na h-uile cumhachd fhaotainn dha féin, a' dian ghreasad an ama,

's ann an seadh ag ullachadh nan innealan, a bha gus na h-uil' inbh' 'us urram saoghalt' air an d' ràinig e 'spìonadh as a làmhaibh. Mu dheireadh an fhogharaidh, 's a' bhliadhna 1585, phill na Morairean a bh' air teicheadh do Shasunn air son an rìgh a chumail car tamuill ann an Caisteal Rutbhein, dhachaidh do Alba. Ruith an càirdean agus sluagh na dùthcha gu'm brataich, 's ghabh iad air an aghaidh gu ruig Sruileadh, far an robh a' chùirt a' fuireach aig an àm. Cha 'n fhaigheadh an rìgh no'n t-Araineach duin' a dh'éireadh leò. B' éigin do'n rìgh aghaidh shuilbhir a chur air, agus gabhail gu suilbhir riu. Bha fios maith aig an Araineach ciod an laimhseachadh a gheibheadh e o na Morairibh, na'm faigheadh iad greim air, agus 's e rinn e chasan a thoirt leis. Chaidh an siosar mòr a ghabhail, 's tòiseachadh air rùsgadh a' mhuiltein ud a dh' ionnsuidh a' chroicinn. Cha robh cumhachd no saoibhreas, no tiodal a fhuair e riamh nach do rùisgeadh dheth; 's cha robh e dad ach Seumas Stiùbhart mar fhear eile 's an t-sreith. Chaidh a mharbhadh beagan bhliadhnachan an déigh sin 'an ceann a deas Alba, le mac bràthar Iarla Mhortoin, a bha esan 'na mheadhon air a dhìteadh gu bàs. Ghearr am fear so, Sìr Seumas Dùghlas, a cheann deth, 's chroch se e air roinn sleagh' air barra-bhalla a' chaisteil aige féin, 's dh'fhàgadh a' chorp àireamh làithean a' lobhadh air uachdar an talmhainn. Thuit "Na Reachda Dubha" 'n uair a thuit an t-Araineach.

11. Air an ochdamh là de cheud mhìos an earraich, 1587, chuireadh an ceann de Mhàiri Stiùbhart, ban-righ Alba, le òrdugh Ealasaid Shasuinn. B' i so an naoidheamh bliadhna deug de 'braighdeanas. Tha mòran a' faotainn coire do bhan-righ Shasuinn air son an ana-ceartais a nochd i d'a ban-charaid, Màiri Stiùbhart. Agus gun teagamh bha ana-ceartas anns a' ghnothuch; ach an uair a sheallar ri nithibh o thoiseach gu deireadh, chithear gu 'm bu ni ro chunnartach am boirionnach fuilteach, dìoghaltach, ud a leigeadh sgaoilt' air slòigh 'us rioghachdaibh; gu h àraidh 's na h-amannaibh carraideach ud, anns an robh daoine co ullamh gu fuil an comh-chreutairean a dhòirteadh ann an dìonadh nan dòighean-

's nam beachdan ris an abradh iad féin an Creideamh. Leig Seumas VI. air a bhi ro dhiombach an nair a chual e gun do chuireadh a mhàthair gu bàs; ach bha Ealasaid, tre 'n toscair a bh' aic' aig cùirt Alba, air fàs glé eòlach air cliù 'us nàdur Sheumais, 's bha i deanamh a mach nach biodh ro mhòran de chur leis aige ged a ghabhadh e fearg. Bha comh-chòrdadh air bith eatorra roimhe sud mu thimchioll a bhi cumail a mhàthair ann an cuing. Bha Ealasaid ga dheanamh cinnteach gu'n cuireadh a mhàthair dheth 'n chaithir e, na'm faigheadh i cead a coise, 's bha Seumas a' creidsinn gu'n deanadh i h-uile dad deth, 's bha e mar sin riaraichte gu leòir le bhi ga fhàgail féin air an stiùir. Agus a nis 'n uair a chuir an gnothuch car eile dheth, bha Seumas a' faicinn nach b' urrainn e dad a dheanamh 'an rathad dioghaltais air Ealasaid air son bàis a mhàthar, mur briseadh e steach le armailt air ceann a tuath Shasuinn, a chreachadh 's a losgadh na b' urrainn e de 'n dùthaich. Ach bha iomadh ni a' toirmeasg dha a leithid sin a dheanamh. B'e ni bu chudthromaiche dhiubh sin, gu'n robh e ga mheas féin mar oighre dligheach crùin Shasuinn. Gun teagamh b' i 'mhàthair an ath oighr' air Sasunn 'an déigh Ealasaid, 's mar a bha còraichean a mhàthar 's na h-uile seadh a nis air am fàgail dha féin, 's crùn Shasuinn mar an aon bu mhò dhiubh sin, bha e ga mheas mar ni cunnartach car sam bith a chur dheth leis am feudadh e diomb nan Sasunnach a tharruing air féin. 'S mar so thraogh fearg an rìgh a chuid 's a chuid, 's thàinig e gu bhi co réidh ri cùirt Shasuinn 's ged nach robh eas-còrdadh air bith eatorra riamh.

12. Ged a bha Seumas a' deanamh uiread de fhòirneirt 's de sharachadh air an eaglais leis na h-easbuigibh 's an caochladh dhòighibh eile, cha 'n eil teagamh nach robh dearbh chinnt aige gu 'm b'iad luchd-teagaisg na h-eaglais, càirdean a b' fhearr a bh' aige 's an tìr. Mun d' fhalbh e Lochluinn a deas a phòsadh na ban-phrionns' Anna, nighean rìgh na dùthcha sin, dh' ainmich e buidheann àraidh luchd-comhairl' air am biodh cùram na rioghachd gus an tigeadh e air ais. Bha Mr Raibeart Brus, fear de mhinist-

eirean Dhuneidin 'na aon de 'n bhuidhinn so. Rinneadh am pòsadh am baile mòr Upsal, air a' cheathramh là fichead de cheud mhios a' gheamhraidh 1589. Bha Seumas sea miosan air falbh; agus bha sìth 'us fois neo-àbhaisteach air feadh na rioghachd ré na h-ùine sin. Bha còmh-sgriobhadh daonann a' dol air aghart eadar an rìgh 's a' bhuidheann ris an d' earb e riaghladh na rioghachd. 'An aon de na litrichean a sgriobh e gu Mr Brus, tha e ag radh, "Is fiach thu dhòmhsa ceithreamh earrann na rioghachd." 'N uair a phill an rìgh air ais mu thoiseach an t-samhraidh, thug e taing gu follaiseach do'n eaglais air son a dìlseachd. Agus anns an Ard-Sheanadh a choinnich mu thoiseach an fhoghair an déigh sin, rinn e 'n òraid ainmeil so a leanas 'an rathad molaidh air an eaglais. "Tha mi toirt buidheachais do Dhia gu 'n do rugadh mi aig a leithid de àm, 'an làn sholus an t-soisgeil, agus ann a leithid de àite, 's a bhi na 'm rìgh ann a' leithid de eaglais, an eaglais is treibhdhirich air thalamh. Tha eaglais Ghenébha a' coimhead na càisge, 's na Nollag, ach cha 'n eil àithne sam bith air son sin a' dheanamh, agus air son ar ban-choimhearsnaich, eaglais Shasuinn, cha 'n 'eil 'na h-aoradh ach an Aifrinn Phàpanach, 'an droch Bheurla; cha 'n eil uaithe de 'n Aifrinn ach a mhàin a togail suas. Tha mi ag àithneadh dhuibh mo dheadh shluagh, mo dheadh mhinisteirean, mo dheadh luchd-teagaisg, mo dheadh sheanairean, mo dheadh uaislean uile, bithibh seasmhach ri gloinead 'ur n-eaglais; agus air mo shonsa, co fad 's a mhealas mi mo bheatha 's mo chrùn dionaidh mi i o gach nàmhaid." Thaitinn so gu maith ri uile bhuill an Ard-sheanaidh a bha làthair. Bha iad mar gu 'm biodh iad 'an dùil gu'n robh atharrachadh maith air tighinn air. Bha fios aca ciod a' ghnè duin' a bh' ann roimh' sin. Tha luchd-eachdraidh a labhairt air mar neach air an robh easbhuidh mhòr gu modhannail, nach robh ceud-faidh an fhàilidh aige; nach b' aithne dha 'n dealachadh eadar maith 'us olc, firinn 'us breug, 'an déiligeadh ri chuid iochdaranaibh, nach robh aig air, na 'm faigheadh e ponc sam bith troimhe, co dhiubh a b' ann leis a' bhréig no leis an fhirinn a fhuair

e troimhe i. Theireadh e rìgh-chleas ris an t-seòltachd chealgach ud. Bha mòr uaill air air son a rìgh-chleas. Bha deadh fhios aig ministeiribh na h-eaglais gur h-ann mar sud a bha; agus ma smuainich iad a nis gu 'n tàinig e gu staid inntinn bu sheasmhaich' air taobh na firinn cha b' fhada gus am b' éigin doibh tighinn gu atharrachadh beachd.

13. Tha bhliadhna 1592 comharraicht' 'an eachdraidh na rioghachd mar an t-àm 's an d' fhuair an eaglais tomhas do réiteachadh air a dheanamh air aobharaibh na còmhstrì eadar i féin 's an uachdaranachd aimsireil. 'N uair a choinnich an t-Ard-Sheanadh 'an Duneidin toiseach an t-samhraidh, tharruing iad riaghailtean àraidh a dh'iarr iad a bhi air an daingneachadh leis an rìgh 's leis a' Phàrlamaid. Shuidh a' Phàrlamaid mu leth an t-samhraidh, 's thugadh fainear riaghailtean na h-eaglais, agus chaidh Reachdan a dhaingneachadh a bha gu maith fàbharrach dhi, a réir an ama. Tha comas air a thoirt 's na reachdaibh so do Ard-Sheanadh, do Sheanaidhibh, 's do Chléiribh, suidhe 's an ùghdarras féin a ghnàthachadh gu saor 'an 'cùisibh na h-eaglais; agus gu 'n robh an t-saorsainn so gu leantuinn dhi 's na h-uile linn ri teachd. Dhaingnicheadh mar an ceudna iomadh de phriomh riaghailtibh Leabhair an Oideis a thaobh ùghdarrais chùirtean na h-eaglais. Tha cead air a thoirt gu'n coinnicheadh an t-Ard-Sheanadh uair 's a' bhliadhna, no ni bu trice na 'm biodh aobhar air son sin; agus gu 'm biodh àm na h-ath-choinneimh air ainmeachadh leis an rìgh, no le 'fhear-ionaid; agus 'n uair nach biodh fear de 'n dithis a làthair gu 'n comharraicheadh an t-Ard-Sheanadh féin an t-àm, agus mar an ceudna nach robh àrd-uachdaranachd an rìgh gu tighinn eadar luchd dreuchd na h-eaglais agus am breith féin 's an ùghdarras a chleachdadh anns gach ni a bhuineadh do phoncaibh 's do theagasgaibh na diadhachd; mu ana-creidimh, iom-sgaradh, agus ministeirean a chur a stigh 'na 'n dreuchd, agus an cur a mach; no mu chronuchadh sam bith a réir riaghailt focail Dé. Chuir Reachdan na Pàrlamaid so, mar an ceudna, 'an neo-bhrìgh an

t-ùghdarras a thug an rìgh do na h-Easbuigibh 's do bhreitheamhnaibh aimsireil 'an nithibh spioradail, cha robh dad de sin gu bhi aca tuilleadh. Aig an àm cheudna, dh' fhàg an t-Achd so a' Phàtronachd na h-eire thruim air an eaglais mar bha i roimhe. Bha 'n litir a bheireadh Pàtron do mhinisteir, gá ainmeachadh gu coimhthional sam bith, air a cur 's a' cheud àit' air beulaobh na Cléire, agus aig a' Chléir a mhàin bha comas an duine 'shuidheachadh 's an dreuchd a réir mar a gheibhteadh iomchuidh air a son e; agus na 'n diultadh Cléir sam bith fear a fhuair litir Phàtronachd, agus a bha iomchuidh air son na dreuchd a chur a stigh, dh' fheudadh am Pàtron tighinn 's an eadraigin agus beòlaind na sgìreachd a chumail aige féin. Ghabh an eaglais na nithe so aig an àm, ged a bha mòran 's na reachdaibh na h-aghaidh, gu h-àraidh a' Phàtronachd le sùil gu 'm faigheadh i àm a b' fhàbharraich' air saors' iarraidh o'n chuing sin. Ach 'an àite nithe a dhol ni b' fhearr o'n taobh a mach 's ann a thòisich iad, 'an ùine ghoirid, a' dol ni bu mheasa. Bha 'n rìgh, uair 'us uair an déigh sud a' gabhail a' chothram air bacadh a chur air coinneimh an Ard-Sheanaidh a chionn nach robh e fèin no 'fhear-ionaid air an là ainmeachadh.

14. Air an dearbh bhliadhna so féin thachair troimhe chéile mòr 's an rioghachd, air lorg comh-fhoill a fhuaradh a mach am measg nam Pàpanach. Fhuaradh litrichean aìr siubhal fir d' am b' ainm Seòras Càrr, brathair Mhorair Neubatle, agus e gu dhol air thurus do'n Spàinn. Anns na litrichibh sin bha ainmean shagartan 'us Mhoraireau Pàpanach a bha gealltuinn na b' urrainn iad a dheanamh gus an creideamh Pròstanach a chur sìos 'an Alba, na'm faigheadh iad còmhnadh sluaigh o rìgh na Spàinne. Bha 'm prionnsa sin an déigh àireamh mòr sluaigh a ghealltuinn doibh air chumhachaibh àraidh. Ach an uair a chuireadh an gnothuch mar so, fa sgaoil, 's a leigeadh a' ghaoth as na seòlaibh, mar gu'm b' eadh, bha e air a dheanamh soilleir nach robh an rìgh féin ach meagh-bhlàth 'an aobhar a' chreidimh a bha e 'g aideachadh. Dhùisg am meagh-bhlàths so mòran eas-còrdaidh

eadar an eaglais agus e féin. Thug an ni ceudna lethsgeul do bhuidhinn àraidh, a measg an robh Iarla Bhotueil ro chomharraicht', éiridh suas 'an ceannairc 'an aghaidh an rìgh, agus iomadh ionnsuidh a thoirt air prìosunach a dheanamh dheth agus riaghladh na rioghachd a ghlacadh dhoibh féin. Agus a réir na h-uile coslais 's ann leis an dearbh aobhar ud a bha Iarla Ghouri agus a bhràthair air am misneachadh gus an ainneart ud a thaisbeanadh do phears' an rìgh 's a' bhliadhna 1600, ris an abair luchd eachdraidh, Comhfheall Ghouri. Thilg Alastair Rutbhen, bràthair an Iarla, e féin an rathad an rìgh, a bha sealg ann am frìdh Falcland. Dh'innis e seanachas breugach dha leis an do tharruing e 'n rìgh féin agus tearc de 'luchd leanmhuinn, gu Caisteal a bhràthar 'am baile Pheirt. Leis na breugaibh ceudna fhuair e air a dhealachadh e o na Morairibh a bha còmhladh ris, agus air a threòrachadh gu seòmar cumhang 'am mullach a' Chaisteil, anns an robh duine fo làn armachd 'na sheasamh a' feitheamh riu. Rinn e prìosunach dheth 'n rìgh an sud. Ach cha robh 'n rìgh deònach air strìochdadh. Lean e air gleachd ri Rutbhen gus an do tharruing se e thun na h-uinneig, 's ghlaodh e mach, "Feall! cuideachadh!" Thachair gu 'n robh a luchd coimheadachd a muigh; leum iad a steach, agus suas troimh gach seòmar 'us staidhir, gus an do ràinig iad an t-àit an robh an ùpraid. Ghrad mharbh iad Alastair Rutbhen, 's a' pilltinn air an ais, choinnich an t-Iarla féin iad le claidheamh rùisgte anns gach làimh agus seachdnar luchd-frithealaidh còmhladh ris. Chaidh an t-Iarla mharbhadh 'an toiseach a' chòmhraig, 's thug a sheirbhisich an sin an casan leò; 's fhuaradh Seumas air falbh as gach gàbhadh; ach rinneadh beagan leònaidh air fear de 'luchd-coimhideachd. Bha gun teagamh fuath aig an dithis bhràithrean mi-fhortanach ud do'n rìgh air son an athair a bhi air a chur gu bàs, mar dh' ainmicheadh roimhe so air son ceannairc; ach cha ghabhadh iad orra smuaineachadh air a leithid sud de ghnothuch cunnartach mur biodh iad a tuigsinn gu soilleir gu'n robh mòran eas-còrdaidh 'us

an-amharuis air éiridh eadar an rìgh agus a chuid iochdaranaibh do gach inbhe; oir fhuaradh a mach an déigh làimh gu'n robh Gouri 'an co-bhoinn ri buidhinn eil' aig an robh 'n an amharc an rìgh fhaotainn air bòrd soithich a bha 'feitheamh air, gus a ghiùlan gu Caisteal Glaiste, daingneach làidir air oirthir a 's ear Fiofa, far an robh iad a' deanamh air son iad féin a dhionadh gus am faigheadh iad còmhnadh á Sasunn, agus aig an àm cheudna gu 'm biodh iad a' riaghladh na dùthcha mar a thogradh iad féin, ach 'an ainm an rìgh.

---

## CAIB. XXX.

### SEUMAS VI. AGUS I.

Bha ban-righ Ealasaid Shasuinn a nis air tighinn air aghart gu maith 'am bliadhnachaibh. Ged nach b' urrainnear a ràdh gu 'm bu bhoirionnach maith i mar bhoirionnach, gidheadh bu deadh bhan-riaghlair i; agus rinn Sasunn mòran soirbheachaidh fhad 'sa bha ise air a' chaithir, ann an saoibhreas agus ann an cumhachd. Ach ged a bha i 'na ban-righ air an rioghachd mhòir, chumhachdaich so, cha do chum an àrd inbhe sin i o iomadh trioblaid agus deuchainn, a thàinig mu dheireadh gu luidhe trom air a spiorad. Bu bhoirionnach ro ghleusta, seòlta, daingean i, 'an tùs agus am meadhon a latha; ach mar a b'fhaisg a bha i tighinn air a crìch dheireannaich 's ann a b' amaidiche bha i 'fàs. Agus thugadh fainear gu'n robh so am measg nan nithe amaideach eil' a bha timchioll oirre, nach fuilingeadh i uair air bith a chuimhneachadh dhi gu'n robh a crìoch gu thighinn, agus gu'm b' iomchuidh fios a bhi aig a luchd comhairle co bha gus a

h-àit a thogail. Ach ged nach fuilingeadh ise iomradh idir a thoirt air a leithid, gidheadh bha fios aig na h-uile gu'm b' e rìgh Alb', oighre dligheach Ealasaid, mar a b' i màthair Sheumais ogha peathar a h-athar; agus bha 'n àireamh bu mhò de shluagh Shasuinn ro dheònach air Seumas a thighinn gu bhi 'na rìgh os an ceann. Cha bu lughaid air luchd dreuchd na h-eaglais e idir, gu'n robh iad a' cluinntuinn e bhi co déigheil air eaglais easbuigeach a chur air chois 'an Alba. Bha Sìr Raibeart Cesil, Prìomh mhinistear Ealasaid, a' comh-sgrìobhadh ri rìgh Seumas mu na dòighibh 's am bu chòir dha bhi ga chleachdadh féin air son ùigh nan Sasunnach a chosnadh 's a ghleidheadh, ged a bha fios aige gu'n robh e 'cur a chinn 'an cunnart le sin, na'm faigheadh a' bhan-mhaighstir a mach ciod a bha 'dol air aghart. Ged a bha Ealasaid seòlta 'na dòigh féin, bha Cesil agus a' chomh-luchd dreuchd co seòlta rithe. B' aithne dhoibh ciod a bh' ann car an aghaidh cuir. Bha iad air iunnsachadh dhi 'chreidsinn gu'm feudadh plàigh no tinneas gabhaltach sam bith a bhi air a giùlan o aon tìr gu tìr eile tre litrichibh; agus co dhiùbh is fìrinn no breug a bha 'n sud bha Ealasaid agus cuid eile ga chreidsinn 's an àm ud. Là de na làithibh, air do Chesil a bhi làthair còmhladh ris a' bhan-righ, co thigeadh a steach le ceud cabhaig ach am post Albannach, le pasgan tomadach litrichean a thilg e 'n uchd a' phrìomh-mhinisteir. "So so," ars' Ealasaid, "fosgail do phasgan 's cluinneamaid ciod na naigheachdan a tha as Alba." Bha deadh fhios aig Cesil gu'n robh caochladh nithe 's na litrichibh a bhuineadh do'n chomh-sgrìobhadh a bh'eadar e féin agus Seumas mu thimchioll e thighinn gu righ-chaithir Shasuinn, ach gun dad a leigeadh air, ghabh e 'n sgian-pheinn 's thòisich e air gearradh an t-snàthainn leis an robh am pasgan air a cheangal. An uair a bha e gu bhi fosgailt aige thàinig gnè stad ann: "Ma ta dearbh fhéin," ars' esan, "cha chaomh leam am fàileadh a tha dheth so." "Air falbh leis as m' fhianuis," ars' Ealasaid, "'s fosgail 'an àit air leth leat féin e gus an sgaoil am fàileadh." Cha

robh Cesil ag iarraidh ach sin. Thug e àit uaigneach air, 's chuir e air leth, air a shocair féin, dad sam bith d'am feudadh Ealasaid a shaoilsinn gu'n robh fàileadh comh-fhoill, 's thàinig e air ais da h-ionnsuidh le litrichibh dheth nach robh fàileadh sam bith. Be 'n diùlanach so aon de'n fheadhainn bu ghniomhaich' a bha réiteachadh an rathaid roimh Sheumas gu crùn Shasuinn.

2. Bhàsaich ban-righ Ealasaid air a' cheathramh là fichead de mhìos meadhonach an earraich, 1603, 's an dà fhicheadamh 's a cùig de 'rioghachadh. Bha piuthar aig Sìr Raibeart Cari 'an teaghlach na ban-righ a dh'innis dha mhionaid air an do bhàsaich i, a bha mu thrì uairean 's a' mhaduinn Dior-daoin. Cha bu luaith' a chuala Cari gu 'n do bhàsaich i na bha e 'na dhiollaid, agus air falbh do Alba. Ràinig e lùchairt Holirud 'an Duneidin, mu mheadhon oidhche Di-Sathuirn' 'an déigh do'n teaghlach rioghail gabhail mu thàmh, 's chaidh e air a ghlùinibh aig taobh leabaidh an rìgh, a dh'innseadh dha gu'n robh e nis 'na rìgh air Sasnnn. Cha robh iomradh air telegram 's na h-amaibh ud, no air rathad iarruinn, 's mheasadh an turus ud anabarrach cabhagach aig an àm. Trì làithean an déigh so chaidh Seumas éigheach aig Crois Dhuneidin 'na rìgh air Sasunn, Alb', agus Eirinn. Air an ath Shàbaid dh'éisd e searmoin 'an eaglais Aird Dhuneidin. An déigh an t-searmoin rinn e òraid do'n choimhthional, ag innseadh dhòibh co neo-chaochlaideach 's a bhitheadh a ghràdh do thìr a dhùchais, 's gu'm biodh e 'tighinn a shealltuinn orra uair 's na trì bliadhn', air a' chuid bu lugha, a dh'fhaicinn gu'n robh ceartas ga chumail ri chuid iochdaranaibh, 's gu'm biodh an sin cead aig an neach a b' ìsle 's an rioghachd an gearan a dheanamh ris. Là no dhà an déigh so ghabh e 'thurus do Lununinn. Ghabh na Sasunnaich ris gu cridheil. Ghabh na h-easbuigean ris mar cheann na h-eaglais; agus bha dùil aig dream eil' a bha ceangailte ais an eaglais, ris an abrar na Puritanaich, a bha faisg air a bhi de 'n aon bheachd ris na Cléirich 'an Alba, gu'm biodh e ni b' fhàbharraiche dhoibh féin na bha Ealasaid; ach 's ann a chuir e gu mòr an

aghaidh bheachdan nam Puritanach. Cha'n fhuilingeadh e iomradh a chluinntinn air eaglais gun easbuigean—mar theireadh e féin, "Gun easbuig, gun rìgh."

3. 'N uair a fhuair Seumas an togail mhòr ud o bhi 'na rìgh air aon rioghachd bhig gu bhi 'na rìgh air trì rioghachdaibh, mheas e gu 'm biodh e ni b' fhusadh dha 'n eaglais Albannach a thoirt a dh' ionnsuidh a chumaidh a thogradh e féin, 's a bha riamh 's an amharc aige, b'e sin a' toirt gu bhi na h-eaglais easbuigich, air am biodh e féin 'na cheann. Bha e air dol co fad 's a b' urrainn e 'n so mu 'n d' fhàg e Alba le measgachadh de chuilbheartachd, 's de ain-tighearnas air nach b' urrainn sinn a bhi 'labhairt fa leth, agus a bha 'dearbhadh gu 'n robh e co suarrach, 's neo-sheasmhach ri 'ghealladh ris an neach bu ro shuarraiche de 'n mhuinntir o'n tàinig e. B'e 'n dòigh air an do thòisich e ri 'sheòltachd a' chur 'an gniomh, cead no fiadhachadh a' thoirt do 'n eaglais cuid a thaghadh as a measg féin a bhiodh 'na 'm buill 's a' Phàr-lamaid, mar gu 'm biodh so 'na shochair 's 'na chothrom mòr do 'n eaglais. Fhuair e tre mhealltaireachd 'us ain-tighearnas àireamh àraidh de luchd-dreuchd na h-eaglais a dh' aontaich leis 's an ni so, ged a bha cuid eil' ag radh gu 'n robh iad a' faicinn adhaircean an easbuig a' briseadh a mach tre 'n chòmhdach a b' fhearr a chuirteadh air a' ghnothuch. Ach aon uair 's gu 'n d' fhuair e do Shasunn, rùnaich e dhol air aghart ni bu chabhag-aiche na bha e 'deanamh roimhe sin. Anns a' bhliadhna 1605, sgaoil e Ard-Sheanadh na h-eaglais trì uairean an déigh a chéile, gun leigeadh leò na cùiscan air son an do chruinnich iad a thoirt gu ìre cheirt. Bha cinn-iùil an Ard-Sheanaidh gu mòr air am brosnuchadh leis an rìgh a bhi 'dol mar so 'an aghaidh co-shuidh-eachaidh na h-eaglais, agus chruinnich iad coinneamh 'am bail' Abaraidhein, air an ùghdarras féin. Thòisich an rìgh ag iomairt lagh' an aghaidh trì duine deug dhiubhsan; thugadh binn a mach 'an aghaidh seiscar dhiubh gu 'n robh iad ciontach de cheannairc an aghaidh an rìgh. So a' choire ris an abair luchd-lagh' Ard-

fheall, a tha toillteanach air bàs. Ach 'an àite na daoine curant' ud a chur gu bàs, 's ann a chuir Seumas 'am priosun iad car greis, agus an déigh sin dh' fhògair e iad o thìr an dùchais fhad 's bu bheò iad. Goirid an déigh iad sud a chur 'an làimh, fhuair Seumas le Achd Pàrlamaid a shuidh 'am Peirt na h-easbuigean air an cur a stigh 'na 'n dreuchd 'an iomadh àite mar bha e ag iarraidh. Ach an déigh an cur a stigh bha cùirtean na h-eaglais ag iarraidh làmh an uachdar os an ceann mar bha iad roimhe. Fhuair an rìgh, le measgachadh de ainneirt 's de mhealltaireachd Aindrea Melbhil, agus Seumas Melbhil, mac a bhràthar, còmhladh ri seisear mhinnisteirean eil' air am breugadh gu ruig Lunuinn; agus an déigh beagan coluadair ris an rìgh anns an d' fhuair e mach nach gabhadh lùbadh orra, dhruid e Aindrea Melbhil 's an Tùr, far an do chumadh 'na phriosunach e ré cheithir bliadhna. An déigh sin fhuair e mach air chumha nach pilleadh e do Alba ri bheò. Bha Seumas Melbhil air a chumail an taobh stigh de chrìch Bheruic fhad 's bu bheò e; agus dh' fhògradh an seisear eile gu ceàrnaibh air leth nach feudadh iad fhàgail ré am beatha. 'N uair a fhuair an rìgh na curaidhean bu dìlse, mar so, air an cur as an rathad, shaoil leis nach leanadh an eaglais air cathachadh 'na aghaidh ni b' fhaide. Bha e air a mhealladh 's a' chùis sin. Co dhiù, fhuair e le làmhachas làidir Cùirtean Breitheamhail a chur air chois, mar a bha 's an eaglais Phàpanaich roimh 'n Ath-leasachadh, té dhiubh sin 'an Glascho agus té 'an Cill-Rìmhinn, agus Ard-easbuigean an dà bhaile sin mar cheann orra, le ùghdarras ministeir sam bith a bhiodh eas-umhal dhoibh a chur 'am priosun no as a dhreuchd gu h-iomlan. 'N uair a fhuair iad an fhad so air aghart, chaidh triùir de na h-easbuigean do Lunuinn gu bhi air an coisrigeadh leis na h-easbuigibh Sasunnach, agus an déigh dhoibh tighinn air ais, choisrig iad na h-easbuigean eil' a bha 'n Alba. Thachair so 's a' bhliadhna 1610. Ach an déigh na b' urrainn an rìgh a dheanamh, cha robh aig na h-easbuigibh Albannach ach sior chathachadh an aghaidh sruth 'us gaoith anns an eaglais Chlèirich ris

an robh iad ceangailte. B' iad gnothuichean na h-eaglais, 's na h-amaibh so, gnothuichean follaiseach Alb' air mhodh sònruichte. Bha 'n rìgh 'na leithid de bhoil leis na bha ga choinneachadh 'an Sasunn, 's gu 'n deanadh e air Alba mar a rinn an t-àrd-bhuidealair air Ioseph, mur b'e 'n geall a bh' aig' air eaglais na h-Alba a chomh-chumadh 's na h-uile seadh ri eaglais Shasuinn. Ach air son an aobhair sin, agus air dha uiread de airgiod fhaotainn cruinn 's a phàigheadh a thurus, thàinig e shealltuinn air Alba 's a' bhliadhna 1617. Ghabhadh ris le mòr ghreadhnachas 'an ceannbhaile na rioghachd. Ach 'n uair a chunncas an rian aoraidh a chuir e air chois an eaglais na h-Abaid Holirud, air son an teaghlaich rioghail, thionndaidh inntinnean na bha de shluagh smuaineachail 's an dùthaich 'na aghaidh.

4. Goirid an déigh do 'n rìgh tighinn do Alba, choinnich a' Phàrlamaid, agus fhuair an rìgh *Bill* air a thoirt a steach, gu bhi daingneachadh mar lagh na tìre, gu 'm biodh ùghdarras lagh' aig Reachd sam bith a thogradh an rìgh 's na h-easbuigean a' dheanamh, 'an gnothuichibh eaglaiseach. Thuig luchd-dreuchd na h-eaglais gu maith ciod bu chiall da sin, 's chuir iad a steach *Protest* duineil na aghaidh do thigh na Pàrlamaid. Ghabh Seumas ni-eigin de fhiamh leis an troimhe chéile a bha coslach ri éiridh mu 'n ghnothuch, 's tharruing e air ais gu h-uaigneach am *Bill.* Ach 'n uair a chum luchd-dreuchd na h-eaglais coinneamh mhòr an Cill-Rimhinn an déigh do'n Phàrlamaid sgaoileadh, chuireadh an làimh triùir de'n fheadhainn bu toisich' ann an cur a' Phrotest air aghart; thugadh an làthair na h-àrd-chomhairl' iad, 's thugadh binn 'na 'n aghaidh gu 'n robh iad ciontach de àrd-fhoill. Chuireadh dithis diubh, Simpson agus Euart, as an dreuchd, agus ann am priosun, agus dh' fhògradh an treas fear, Calderwood, air falbh as an rioghachd ré a bheatha. Dh' àithn Seumas, mar an ceudna d' a Chléirich féin, gu 'm biodh na deas-ghnàthan so a leanas air an coimhead 'an Alba, mar 'an Sasunn. 1. Gu'n gabhadh daoine sàcramaid na suipeir air an glùinibh, 's cha 'n ann 'n an suidhe.

2. Gu'm biodh an t-sàcramaid air a fritheala dh gu h-uaigneach do mhuinntir thinn, na'n iarradh iad sin. 3. Gu 'm biodh am baisteadh air a fhrithealadh gu h-uaigneach, na'n iarradh daoine sin. 4. Gu'm feumadh an òigridh a dhol fo làimh an t-sagairt air son comh-dhaingneachaidh. 5. Gu'm biodh féillean na Nollag, Di-haoine Ceusda, na Càisge, an Dol suas gu nèamh, agus na Beal-tuinn an aon ni 's an dà rioghachd. Chuireadh impidh air Seumas le mòran brìdeil 'us mòidheanachd, gun e dh' éigneachadh an t-sluaigh ceart còmhladh gus na gnàthanna ùra so a' ghabhail; ach e ga 'm fàgail gus am biodh iad an toiseach air an daingneach-adh le cùirtibh eaglaiseach. Dh' aontaich e le sin, 'n uair a rinn a luchd-comhairle cinnteach dha gu 'n tugadh iadsan air an Ard-sheanadh na Reachdan a dhaingneachadh. An déigh do 'n rìgh pilltinn a Lunuinn, choinnich Ard-Sheanadh 'am Peirt anns an tugadh air an áireamh bu mhò gabhail ris na cuig Reachdaibh, agus bha iad air an daingneachadh leis a' Phàrlamaid a choinnich 's a' bhliadhna 1621.

5. Thàinig Seumas 'an deireadh a là gu bhi gu h-anabarrach air a thoirt suas do ith 'us do òl, ni a tha cuid a' smuaineachadh a rinn ni bu bhuailtich' e do 'n tinneas leis an do bhàsaich e. Chaochail e air an t-seachdamh la fichead de mhios meadhonach an earraich, 1626, anns an dà fhicheadamh bliadhna 's a naoi deug de 'aois. Feudar a ràdh gu'm b' esan an ceud rìgh de theagh-lach nan Stiùbhartach a bhàsaich 'an sìth. Bha tomhas de ain-neirt ceangailte ri bàs gach aon diubh gu a là-san. Feudar a ràdh mar an ceudna gu'n tàinig an teaghlach a dh'ionnsuidh na h-inbh' a b' àirde 'na phearsa-san; oir 'na dhéigh-san thòisich iad a' dol air an ais, gus an do thuit iad gu h-iomlan. Agus an déigh so uile b' e Seumas VI. an rìgh bu shuarraiche de'n teaghlach uile, araon 'an corp 's an inntinn. Bha e co gealtach 's nach fuiling-eadh e claidheamh rùisgt' idir fhaicinn. Bha e co an-earbsach as a luchd frithealaidh 's nach suidheadh e ùine sam bith 's an aon bhad, ach a' suidhe 's ag éiridh cha mhòr gun tàmh, agus a' giùlan

deisc o 'cheann gu 'chasaibh co cruaidh 's co tiugh 's gur gann a b' urrainn an gàirdean bu treise biodag no claidheamh a chur troipe. Bha e co neo-sheasmhach ri 'fhocal 's nach robh earbsadh sam bith aig duin' á ni a ghealladh e; agus na bha de ghràdh nàdurra 's de chuideachdas ann mar dhuine, 's ann a dh' ionnsuidh nan cuspaírean bu shuarraiche 'bha sin a sruthadh. Cha robh tlachd aig ach 'an comunn dhaoine suarrach. Bha e fad o bhi tlachdmhor 'am pearsa. Bha chasan co fann, 's gur gann a ghiùlaineadh iad cudthrom a chuirp, bha suilean mòra leathann aige, a bhiodh a null 's a nall gun fhois, bha 'theanga co mòr 's nach faigheadh i rùm 'na bheul, 's n uair a bhiodh e ag òl 's ann mar gu'm biodh e ag itheadh a bhitheadh e. Cha nigheadh e 'làmhan idir; agus mar sin bha nis mo de onair na de thaitneas ann am pògadh làmh an rìgh.

---

## CAIB. XXXI.

### STAID ALB' AIG AONADH AN DA CHRUIN.

Bha iomadh seadh anns am b' fheird Alb' a bhi air a toirt gu uiread de aonadh ri Sasunn 's gu'm biodh an aon rìgh a' riaghladh thairis orra le chéile. Mar aon ni chuir e crìoch am feasd air cogadh eadar an dà rioghachd. Co luath 's a shuidh Seumas air caithir Shasuinn thug e ma'n airidh gach caisteal 'us daingneach làidir a bh' air gach taobh de'n chrìch a bhi air an leagadh gu talamh, agus luchd-àiteachaidh nan criochan a bhi air an earalachadh gu bhi co càirdeil ri chéile 's ged a b' aon chinneach iad. Agus le sùil ris an tuilleadh neartachaidh a dheanamh air an Aonadh, thug e Breatunn Mhòr mar ainm air an eilean gu h-iomlan;

agus an uair a bhithear a' labhairt mu'n chuid deth air an robh Alba 's e dh' fheumar a ràdh Breatunn á Tuath. O 'n uair sin gus an là 'n diugh, theirear Rìgh Bhreatuinn Mhòir 'us Eirinn ri rìghribh Shasuinn.

2. Ach air a shon so uile cha b' fheird' ach bu mhisd' ceann-bhaile na rioghachd a' chùirt a dh' fhalbh as gu buileach. Bha 'chùirt a bhi 'n Duneidin ag aobharachadh rud maith marsantachd a bhi timchioll air a' bhaile sin; agus cha b' ann gu h-àraidh air sgàth an teaghlaich rioghail féin, ach air sgàth na bha de àrd-mhaithibh na tìr a' cruinneachadh, 's a' tùineachadh 'an Duneidin, a chionn gu'm b' e sin ionad còmhnuidh na cùirte. Ach an uair a chaidh an teaghlach rioghail do Lunuinn, chaidh àireamh mòr de uaislibh Alb' an sin as an déigh, 's thòisich iad air an dachaidh a dheanamh 's a' bhaile mhòr sin. Agus mar bha iadsan a' caitheamh an sin an cur a stigh, a bha tighinn thuc á Alba, bha so a' deanamh Alba bochd 'an dà dhòigh; agus o na h-aobharaibh so dh'éirich gu'n robh mòran de dhaoine gun saibhreas idir a' dol do Lunuinn gus am faigheadh iad air an aghart ni b' fhearr an sin no 'na 'n tìr féin. Dh' fhàs an seòrsa bhochdan so co lionmhor 's gu 'n d' àithn an rìgh gairm fhollaiseach a bhi air a deanamh, nach feudadh neach sam bith a dhol do Lunuinn á Breatunn a Tuath gun litir fhaotainn o 'n Ard-chomhairl' air son sin.

3. Thug na h-òganaich churant' Albannach an sin an aghaidh gu rioghachdaibh céin-thireach na Roinn-Eòrpa. Bha cuid mhaith dhiubh a feuchainn ri 'm fortan a mheudachadh lè marsantachd. Bha chuid bu mhò de na h-uile seòrsa bathair, 's na h-amaibh ud, ga reiceadh air na féillibh suidhicht' a bh' anns gach dùthaich fa leth, agus na marsantan a' giùlan an cuid bathair air muin each. 'S gann a bhiodh féill shuidhicht' 'an àite sam bith de 'n Roinn-Eòrpa mu'n àm ud, aig nach biodh ni bu liugha na aon Albannach a làthair. Bha iad sin, mar bu trice, 'na 'n daoinibh gléidhteanach, cùramach ciod a dheanadh iad ris a' pheighinn. Agus 'nuair

a thrusadh iad dòrlach maith airgid, philleadh iad air an ais do'n tìr féin gus an còrr de'n là 'chur seachad gu socair, dòigheil. Ach 's ann a bha chuid bu lionmhoire de na h-òganaich a' gabhail anns an arm anns gach tìr fa leth da 'n robh iad a' dol. Bha iad air an cleachdadh ri saighdearachd aig a' bhaile; ach a nis o sguir gach còmhrag eile le claidheamh 'us loinn a bh' ac' an aghaidh nan eas-buigean Pàpanach 's nam Frangach, cha robh, aig an àm, coslas sam bith air iad a dh' fhaotainn seirbhis de 'n t-seòrsa sin aig a' bhaile. 'S gann a bhiodh cogadh 'an àite sam bith de'n Roinn-Eòrpa mu'n àm so nach faighteadh Albannach 'an aghaidh Alb-annaich ann; agus an uair a thigeadh an gnothuch gu dlùth chath, chluinnt' iad a' fiadhachadh aon a chéile 'n an cainnt féin thun a' chòmhraig.

4. Ach ged a bha Aonadh Shasuinn' us Alba fo 'n aon chrùn 'na mheadhon air sìth a dhaingneachadh air criochaibh na rioghachd, 's ann a rinn so an gnothuch ni bu ro mheas' air Ghaeltachd Alba. Bha, gun teagamh, nithe aimhreiteach gu leòr 'an cuid de chearn-aibh 's a' Ghaeltachd roimhe sud, mar 'an Gall-thaobh 's an Cataobh, 's an dùthaich Mhic Aoidh, far an gann a bha tàmh idir a' dol orra, ach a' creachadh 's a' dòirteadh fola 'chéile, ged a dh' fheudar an cogaidhean a shamhlachadh ri cogadh nan starrag, nach robh air an leantuinn le buaidh sam bith, ach na bha iad a' deanamh a dh' fhuaim 's a throimhe-chéil' aig an àm. Bha nithe bu ghairge na sin a dol air aghart air taobh 's iar na dùthcha agus anns na h-eileanaibh mu'n àm so. Cha 'n urrainn sinn ach iom-radh ath-ghoirid a dheanamh air saimpleir no dhà dhiubh sin; ciod a thachair 'an eilean Eige; ciod 'an eilean Leòdhais. Bu le Clann Dòmhnuill uachdranachd nan eileanan a siar araon mu'n tàinig na Lochlunnaich agus greis an déigh dhoibh falbh. Ach bha Clann Leòid, treubh chumhachdach, aig an robh mòran fearainn air a' mhòr-thir, a' briseadh a steach an dràsda 's a ris, an cuid de na h-eileanaibh, 's ga 'n toirt o Chlann Domhnuill. Fhuair na Leòd-aich làmh an uachdar 's an Eilean Fhada, agus 'am pàirt de 'n

eilean Sgiathanach, gu maith tràth 'an eachdraidh nan dùthchan sin, ni a bha togail naimhdeas mòr, a bha leantuinn o linn gu linn eadar iad féin 's na Dòmhnullaich. Bu leis na Dòmhnullaich eilean Eige mu'n àm am bheil ar n-eachdraidh a nis. Thachair air là àraidh gu'n tàinig eithir bheag air tìr an Eige, le dithis no thriùir de Leòdaich. Cha do chuireadh grabadh sam bith orra car greis an déigh a dhol air tìr. Ach air dhoibh a bhi air an coireachadh air son mì-stuaimeachd a measg mhnathan an eilein, rugadh air na Leòdaich 's cheangladh eadar làmhan 'us chasan iad, 's chuireadh 'na 'n eithir féin iad, a leigeadh air falbh leis a' mhuir, 's leis a' ghaoith. Thachair bàt' a bhuineadh do Cheann-cinnidh nan Leòdach ris na ciomaich thruagh so, 's thug iad gu sàbhailt iad gu Caisteal Dhunbheagain, far an robh Mac Leòid a' fuireach. Dh'innis na daoine focal air an fhocal do Mhac Leòid mar a laimhsich muinntir Eig' iad. Chruinnich 'us dh'armaich Mac Leòid feachd lionmhor, leis an do lion e 'chuid bhàtaichean gus an tòrachd a thoirt a steach. An uair a chunnaic na h-Eigich an càbhlach a' dlùthachadh ris an eilean, 's a thuig iad c'arson, chaidh iad ga'm foluch féin 'an uamhaig mhòir, air nach robh ach dorus cumhang, agus allt a' sruthadh sios 'an eudan na creig' a bha 'foluch an doruis. An déigh do na Leòdaich tighinn air tìr, 's an t-eilean a rannsachadh, thairis agus thairis, cha 'n fhaigheadh iad duine; ach gheibheadh iad pailteas creiche. Chaidh iad air bòrd a nis gu falbh; ach thàinig fear eigin a mach as an uaimh a shealltuinn air fàth ach an robh iad air falbh thar àruinn an eilein; 's thug na daoine bh'air bòrd 's a' chàbhlach an aire do 'n duine so. Thàinig iad air tìr a rìs, 's mar a bha sneachd air an talamh, lorgaich iad an duine gu beul na h-uaimhe. Chuir Mac Leòid fios thun na muinntir a bha stigh, iad a chur a mach thuige-san na feadhainn a rinn an t-ainneart air a luchd cinnidh, 's gu'n deanadh e riu mar a thogradh e. Cha deanadh iadsan sud, no taing, 'an dùil nach bu chomasach dha olc sam bith a dheanamh orra co dhiù. Thug an Leòdach air a chuid daoine

cladhan eil' a dheanamh do'n eas a bha 'foluch beul na h-uaimhe, 's thug e orra na gheibheadh iad de chonnadh tioram a thorradh suas 'am beul na h-uaimhe 's chur e ri thein' e. Chum iad an teine sin a' losgadh ré iomadh uair a thìm, gus an do mhùchadh a h-uile duine bha 'san uaimh. Bha mu'n cuairt do dhà mhìl' ann diubh, eadar bheag 'us mhòr, 's cha tàinig duine beò a mach aisde. Cha seanachas tormadach so, ach an tul-fhirinn. Tha ùrlar na h-uaimhe gus an lá 'n diugh a' fianuiseachadh gu 'n do thachair a leithid.

5. An uair a fhuair na Leòdaich sealbh air ceann a tuath an Eilein Fhada, thug iad an ainm féin air, Leòdas, agus 's ann mar sin a tha 'chearna thuathach de 'n Eilean Fhad' air a sgriobhadh anns na h-uile *Map*, agus sgrìobhadh eil', a nuas gus an t-seachdamh linn deug. Ach ri ùine thàinig an litir *d* ann an comh-labhairt gu bhi air a bogachadh gu *dh*. 'An àite Leòdas 's e theireadh iad, anns gach àit air Ghàeltachd, Leòdhas; agus 's ann mar sin is còir am focal a sgrìobhadh a nis.

Bha Ruairidh Mac Leòid, an t-uachdaran a bh' air an eilean aig deireadh an t-seathamh linn deug, pòsda trì uairean. Bu nighean do Mhac Coinnich Chinntàil' an dara bean a bh' aige. Bhàthadh Torcull Ire, mac na ceud mhnà, agus mòran eile còmhladh ris a' dol air thurus á Leòdhas do'n Eilean Sgiathanach. Bha mac aig N'ic Coinnich d'am b' ainm Torcull Conalta, ach cha d' aidich seana Mhac Leòid riamh gu'm bu leis féin e; bha e ghnàth a' cumail a mach gu'm bu le Breitheamh Leòdhais e; 's chuir e air falbh i air son i bhi ciontach de adhaltranas ris a' Bhreitheamh. 'An déigh sin phòs e nighean do Mhac-'Ill Sheathainn. Bha dithis mhac aig' o'n té so ris an abradh iad Torcull, 'us Tormad. Ach an uair a bhàthadh Torcull Ire bha Torcull Conalt' air tighinn gu fearachas, agus air socrachadh air mòr-thir, far an d' fhuair e àit o chàirdibh a mhàthar. Thàinig e nis a nall do Leòdhas a chogadh ri Mac Leòid, agus ga éigneachadh gu gabhail ris mar a mhac, agus oighr' a dheanamh dheth air an eilean. Bha cùigear

no seisear de mhic dhiolain aig seann Ruairidh Mac Leòid, agus thug dithis no triùir dhiubh sin làmh chuideachaidh do Thorcull Conalta. Chaidh ac' air an t-seann duin' a chur an làimh, agus prìosunach a dheanamh dheth ré cheithir bliadhna; ach leig iad fa sgaoil e 'n sin air chumha gu'n gabhadh e ri Torcull Conalta mar a mhac féin. Ach bha na mic dhiolain a bh' aig Mac Leòid a' deanamh droch ceann ri chéile. Bha 'n athair a' dol 's an eadraiginn gu peanas a dheanamh air an fhear a bhiodh 's a' choire, 's thug so air Torcull Conalta tighinn do Leòdhas an dara uair, agus Ruairidh Mac Leòid a chur an làimh, 's prìosunach a dheanamh dheth 'an Caisteal Steòrnabhaigh. Dh'fhàg e mhac féin 'na cheannard air a' chaisteal, 's thug e leis uile phaipeirean còrach Leòdhais, 's lìbhrig e iad do Mhac Coinnich Chinntàile, bràthair a mhàthar. Ach mharbh na Leòdhasaich Iain mac Thorcuill Chonalta, 's leig iad seana Mhac Leòid a mach á prìosun, 's chuir e seachad am beagan a bha roimhe de 'là 'an sìth. 'An déigh bàis Ruairidh thàinig Torcull Dubh a steach mar an t-oighre dligheach. Rinn Mac Coinnich an sin air son an t-eilean fhaotainn dha féin, còir an eu-coir, o'n chuireadh mac a pheathar a mach. Bha Mac Coinnich a' leigeadh air an toiseach gur e bh' aige 's an amharc mac a pheathar a' chuideachadh, 'n uair is ann a bha e da rìreadh a' deanamh air a shon féin. Chum Mac Coinnich agus a luchd-comhairle coinneamh anns an robh Breitheamh Leòdhais, nàmhaid Mhic Leòid, a làthair. Shocruicheadh aig a' choinneimh so gu'm feumtadh Torcull Dubh fhaotainn as an rathad. Ghabh am Breitheamh brìb mhòr air son gealltuinn an gniomh so a dheanamh. Bha àireamh mòr aig an eucorach so gus a chuideachadh. Ghlac iad long Dhuitseach aig eilean Radhasa le luchd fiona. Thug iad leò an long so do Loch Steòrnabhaigh, 's thug iad fiadhachadh do Thorcull Dubh 'us tearc eile chàirdean tighinn air bòrd a dh' òl fiona. Ach cha bu luaithe shuidh Torcull 's a chàirdean gu fleadh an fhiona na rinneadh gréim orra, 's cheangladh iad le còrdaibh. Ghiùlaineadh mar sin iad gu Mac Coinnich, a chuir an ceann

diubh uile, ach Tormad Mac Leòid, bràthair Thorcuill. Ghleidh e esan 'na phriosunach. Thachair so 'am mios deireannach an t-samhraidh, 1597. Bha dhòigh féin aig Mac Coinnich air coire nan nithe so uil' a' chur air na Leòdaich.

Thug an rìgh mu'n àm so cothrom do àireamh dhaoin' uaisle á siorrachd Fiof' a dhol do Lòedhas agus sealbh a' ghabhail air dhoibh féin, 's an seann luchd-àiteachaidh fhuadachadh air falbh, a bha, réir mar chual' esan do-cheannsaicht', agus eu-comasach air a bhi air an toirt gu feum sam bith. Thàinig na Fiofaich air tìr 'an Leòdhas 's a' bhliadhna 1599, leis gach inneal a bha feumail air son aitreabhan a' thogail agus gach gnè cèird' eile. Thòisich iad air bail' a thogail 'an àite goireasach air taobh deas an eilein, 's bha iad coslach ri soirbheachadh 's a' cheud dol a mach. Bha so an aghaidh an ni a bh' aig Mac Coinnich 's an amharc. Cha fhreagradh dha dhol an aghaidh àithn an rìgh. Ach fhuair e feum do Thormad Mac Leòid, bràthair Thorcuill Duibh. Leig e fa sgaoil e, 's chuir e dhachaidh a Leòdhas e. Co luath 's a chunnaic na Leòdhasaich Mac Leòid òg, oighre dligheach na dùthcha, dh' éirich iad mar aon duine gu gabhail ris mar an uachdaran. Chuir Mac Leòid òg an sin séisd ri càmp nam Fiofach, 's ghlac 'us loisg se e, 's chuir e mòran de na daoine gu bàs. Rinn e priosunaich de'n cinn-iùil. Leig e air falbh iad 'an ceann ochd miosan, air chumha nach tigeadh iad a Leòdhas gu bràth tuilleadh. Ach an ceann tearc de bhliadhnachan thàinig iad air ais le càbhlach 'us feachd lionmhor, 's thug iad fiadhachadh do Thormad Mac Leòid e ga thoirt féin suas dhoibhsan an sìth an ainm an rìgh, 's gu'n cuireadh iad sàbhailte gu ruig Lunainn e far an robh an rìgh a nis, agus nach b' eagal da air son ni sam bith a rinn e roimhe so, 's gu 'm faigheadh e teachd-an-tìr o'n rìgh. Air eagal nach b' urrainn e cur an aghaidh na bh' ann diubh a nis, ghabh Mac Leòid am fiadhachadh so; ach ged a thagair e 'chùis gu duineil 'am fianuis an rìgh, fhuair na Fiofaich dòigh air impidh a chur air an rìgh e ga chur air ais 'na phriosunach do Dhuneidin, far an do

chumadh e mòran bhliadhnachan. Fhuair e mu dheireadh cothrom teicheadh do'n Olaind far an do bhàsaich e. Bha bràthair diolain aig Tormad da'm b' ainm Nial. Thòisich Nial a nis a' seasamh a mach air son an teaghlaich. Bha mòran costais aig na Fiofaich ga dheanamh ris an eilean, 's cha robh 'an cur a stigh da réir. Bha Nial a' cur na b' urrainn e de chall orra. Thòisich iad a' falbh a lion fear 'us fear gus an robh iad co tearc 's gu 'm feumadh iad uile falbh air eagal Neil. Bha 'n gnothuch a nis gu bhi aig Mac Coinnich 'na làimh. Fhuair e còir dha féin air an eilean fo sheula mòr na rioghachd, o àrd fhear lagh' Alba, air sgàth na còrach a lìbhrig Torcull Conalta dha fada roimhe sin. Ach chuir daoin' uaisl' àraidh an gnothuch 'na leithid de sholus do'n rìgh, 's gu'n tugadh a' chòir so a rìs o Mhac Coinnich, agus thugadh i do chomunn dhaoin' uaisl' a measg an robh Morair Bhalmerìno. Bha Mac Coinnich, ma b' fhior, riaraichte gu leòr le sud, agus gu dearbhadh 'thoirt doibh air gu 'm bu mhaith leis iad a shoirbheachadh chuir e 'bhràthair féin còmhladh ris na h-uaislibh a bha 'dol a' Leòdhas, agus cha b' e mhàin sin, ach thug e gealladh cinnteach dhoibh gu'n cuireadh e long le luchd bìdh thuc á Leòdhas air sheòl 's nach ruigeadh iad a leas a bha fuireach ri biadh thoirt as an taobh deas. Dh' fhalbh na h-uaislean le 'n cuid feachd 'an urra ri biadh Mhic Coinnich. Bha Fear Chinntàile co maith ri ghealladh. Ach bha e rud eigin eile. Chuir e fios gu Nial mu dheighinn na luinge, 's mar a ghlacadh e i. Ghlac Nial an long, 's cha bu doirbh dha. Chaidh e leatha far nach faigheadh na naimhdean e. Thug easbhuidh bidh air feachd a' chomuinn an t-eilean fhàgail, 's an taobh deas thoirt orra gu luath. Dh' fhàg iad freiceadain 'an Caisteal Steòrnabhaigh a' chumail an àite gus am pilleadh iad. 'N uair a thuig Nial nach robh ach tearc 's a' chaisteal, chuairtich e le feachd e, 's ghlac se e, 's chuir e air falbh na deasaich an taobh as an tàinig iad. 'N uair a chunnaic an comunn an fhanoid 's an call a bh' air a dheanamh orra, bha iad air an tàmailteachadh co mòr 's nach rachadh iad a Leòdhas

tuilleadh. Bha 'n cluich a nis air a chluicheadh a mach gu 'cheann. Thug Mac Coinnich blàthachadh pàighidh, feudaidh e bhi, làn a dhùirn de sgillinnean ruadha, do 'n chomunn air son an còraichean a reiceadh ris féin. Ghrad dh' ullaich e'n sin air son sealbh a ghabhail air Leòdhas, 's a' bhliadhna 1608-9. Mar a bha na Leòdhasaich bhochd seachd sgìth de chath 'us chòmhrag roimhe sin, cha do chuir iad saighead á bogha 'na aghaidh. Ach cha 'n ùmhlaicheadh Nial Mac Leòid e féin do Mhac Coinnich 's e beò. Mar dhuine fad-sheallach, ag ullachaidh roimh làimh air son an droch là, bha e 'n déigh mòran storais a thasgadh suas 'an eilean beag air bun Loch an Ròg, ris an abrar Berisaidh. Theich e nis do 'n eilean so le tearc de luchd-leanmhuinn. Bha 'n t-eilean co àrd os ceann na mara 's nach robh dòigh air a ghlacadh. Ghléidh Mac Leòid 's a luchd-leanmhuinn e féin trì bliadhna 's an daingneach so. 'N uair 'thigeadh gainn' air, bheireadh e sgrìob gu tìr, 's cha b' ann leis an làimh fhalaimh a dh' fhalbhadh e. Ghabh Mac Coinnich car fuilteach gus fhuadachadh air falbh. Thionail e mnathan 'us clann 'us càirdean na cuideachd a bha còmhladh ri Nial, 's chuir e iad ris a' mhuir tràigh, air sgeir, co faisg air Berisaidh, 's gu 'n cluinneadh Nial an éigheach, 's mhionnaich e gu 'm fàgadh e 'n sud iad gu bhi air am bàthadh 'n uair a dh' éireadh am muir, mur fàgadh Nial 's a chuideachd an t-eilean. Bu roghnuiche le Nial 's le luchd-leanmhuinn falbh na 'n sealladh eagalach ud fhaicinn. Bha Nial greis fo'n choill 's na h-Earadh an déigh sud. Ach ghabh Sìr Ruairidh Mac Leòid na h-Earadh os làimh a chur gu tearuinte do Lunainn. Ach chaidh a thoirt uaith' air an rathad, 'an Glascho, 's a chur gu bàs. Ghléidh teaghlach Mhic Coinnich an oighreachd a fhuair iad mar so, le measgachadh de mhealltaireachd 's de ainneirt, ré dà cheud 's dà fhichead bliadhna, gus an do reic iad i air a làn luach 's a' bhliadhna 1844, ri Sìr Seumas Mathanach, an t-uachdaran a tha nis air an eilean.

## CAIB. XXXII.

### TEARLACH I.

An uair a shuidh Seumas VI. air caithir Shasuinn bha dithis mhac agus nighean aige. Ach bhàsaich Eanruic, a mhac bu shine, 's a' bhliadhna 1612. Thàinig a bhràthair, Tearlach, an sin gu bhi 'na oighr' a' chrùin. Phòs a nighean, Ealasaid, Elector Palatin, na Gearmailt; agus cluinnear mu thimchioll a teaghlaich 'an deigh so. Bha Tearlach ceithir bliadhna fichead a dh' aois aig àm bàis 'athar. Bha e sluagh-mheasach gu leòir 's a' cheud dol a mach; ach cha b' fhad a mhair sin. Phòs e Henrietta, no Eithrig, nighean rìgh na Frainge. Agus bha na Sasunnaich mì-riaraichte leis a' phòsadh sin, a chionn gu'm bu bhan-Phàpanach i. Bha air aithris gu'n robh cùmhnant pòsaidh eadar Tearlach agus nighean rìgh na Spàinne roimhe sin, 's gu'n do bhriseadh e le àrdan Dhiùc Bhucingham, seòrsa caraid a bh' aig an rìgh. Thog sin cogadh fuilteach eadar an Spàinn 'us Sasunn. Agus thog an caraid ceudn' a rìs cogadh eil' eadar an Fhraing 'us Sasunn. Bha Tearlach mar sin a' cogadh ris an dà rioghachd ud còmhladh, leis an robh e gu mòr air a chur thuige le cion airgid. Ghairm e cuideachd Pàrlamaid, agus sgaoil e iad trì uairean an déigh a' chéile. Ach cha tugadh a' Phàrlamaid airgiod dha gus an ceartaicheadh e 'n t-ain-tighearnas a bha chuid oifigearan a' deanamh air an t-sluagh. Thug e ionnsuidh an sin air airgiod a thrusadh air sheòl eile, gun a bhi 'n eisimeil na Pàrlamaid. Thug na Sasunnaich cìsean mì-laghail mar ainm air gach càin a bha e togail mar sin. Chaidh naoinear Shasunnach tapaidh a chur 'am prìosun air son a bhi seasamh chòraichean an t-sluaigh an aghaidh an rìgh, 's cha d' fhuair iad a mach gus

an do bhàsaich fear dhiubh 's a' phrìosun. Ann an gnothuichibh eaglaiseach bha 'n rìgh air a riaghladh gu h-iomlan le Laud, Ard-easbuig Chanterbuirgh. Ged is ann ri eaglais Shasuinn a bha 'n urra mhòr so ceangailte, bha cus de nàdur na Pàpanachd 's na deas ghnàthaibh a bha e cumail suas agus a' moladh 'an eaglais Shasuinn. Bha na Puritanaich, diadhairean urramach a bha 's an rioghachd ud, ag oidhirpeachadh an eaglais a ghlanadh gu h-iomlan o na faoineasaibh truagha so. Sgrìobh fear dhiubh so, 's a' bhliadhna 1630, leabhran beag an aghaidh Easbuigeachd. Chuireadh na sheasamh 'am brangas e, ghearradh a chluasan deth, sgoilteadh a shròn, agus sgriobhadh na litrichean, S. L., le iarrunn dearg-theth 'na leth-cheann. Goirid an déigh sin sgriobh fear eil' an aghaidh thighean cluiche; rinneadh an aon diol air-san, agus a chur 'am priosun fhad 's bu bheò e. Ged a bha na Sasunnaich a' giulan leis gach ni dhiubh so, gun àr a mach a dheanamh fathast, bha iad gu mòr air an ciùrradh leò.

2. Bha Tearlach ochd bliadhna 'na rìgh air Sasunn mu'n deachaidh e idir do Alba gu bhi air a chrùnadh. Bha gach cogadh 'us troimhe chéil' a bh' aig' o'n bhaile 's aig a' bhaile, ga chumail 'na threathal co mòr 's nach deachaidh e shealltuinn air seann rioghachd a shinnsirean agus a bhreith gu meadhon an t-samhraidh 1633. Ghabh na h-Albannaich ris gu subhach, gu ro shubhach, 'n uair a thàinig e. Ach bha iad glé mhì-riaraichte leis a, mheasgachadh de easbuigeachd 's de phàpanachas a bh' air an cleachdadh 's an tigh aoraidh rioghail air an t-sàbaid; agus gu h-àraidh leis na deas-ghnàthannaibh pàpanach a bh'air an cleachdadh aig àm a chrùnaidh. 'An ùine ghoirid ghairm e 'Phàrlamaid cruinn, a bha e'n dùil a bhiodh mòran ni b' umhaile na Pàrlamaid Shasuinn. Fhuair e barr-achd airgid o'n Phàrlamaid so na fhuair rìgh eile roimhe. Thug e féin Bil'a steach do'n Phàrlamaid, mu ghnothuichibh na h-eaglais, gu 'dhaingneachadh mar lagh gu'm biodh cothrom aig an rìgh an t-eudach a chitheadh e iomchuidh àithne do mhinisteiribh na h-eaglais 'n uair a bhiodh iad 'an ceann an dreuchd fhollaisich, agus gu'm

biodh ùghdarras aige féin os an ceann 's na h-uile nithibh. Chuir a' Phàrlamaid an aghaidh a leithid sin de ghnothuch gun dol an cead na h-eaglais féin. Dh' éignich an rìgh iad gu dol air aghart leis a ghnothuch, agus cha do leig e leò ùine sam bith a thogail ann an comh-labhairt air a' phuinc. Tre a sheòltachd féin 'us breugaireachd a Chléirich rinn e mach gu'n robh 'Phàrlamaid leis; 's cha 'n fhaigheadh an fheadhainn a bha 'na aghaidh cothrom an gnothuch a rannsachadh, ach air chunnart am beatha. Leugh e litir thagraidh a chuir an eaglais da ionnsuidh a' guidheadh saorsa o na ceanglaichibh fo an robh iad; ach cha tug e freagradh sam bith. Dh' fhàg Tearlach mar so gach Pàrlamaid 'us eaglais, 'us sluagh na dùthcha gu h-iomlan mì-riaraicht', ach na h-easbuigean a mhàin, 's an cuid chreutairean. Air an turus a bha 'n so chuir e siol a thug a mach toradh searbh, searbh dha féin 's da theaghlach 'an déigh sin. Bha còmhrag aig Tearlach ris na Sasunnaich air son airgid luingeas, agus cìsean eil' a bha e 'cur air an tìr gun Phàrlamaid idir, agus air son deas-ghnàthaibh a bha 'n t-Ard-easbuig Laud a' fòirneadh air an eaglais da h-ain-deoin, agus a bha co coslach ris a Phàpanachd 's gu'n do thairg am Pàpa dha Ad Càrdinail dà uair. Bha mòran a' fàs co sgìth de na nithe so 's gu 'm b' fhearr leo an rioghachd fhàgail na bhi air an cleachdadh ann an seirbhisibh de'n t-seòrsa sin an aghaidh an coguis. 'S a' bhliadhna 1637 sheòl a' cheud long o Shasunn gu ceann a tuath America le àireamh maith luchd-imrich. Thug iad Sasunn Nuadh air an àite 's an do thòisich iad air togail aitreabhan; agus ri ùine mheudaich 'us sgaoil iad sin 's na lean as an déigh gus an tàinig iad gu bhi na'n Stàitibh Aonaichte.

3. Bha 'n t-àm a nis air tighinn anns an do shaoil le Tearlach gu'n robh e sàbhailte dha eaglais Alb' a chomh-chumadh 's na h-uile seadh ri eaglais Shasuinn. Fhuair Laud, le òrdugh an rìgh, Leabhar Seirbhis air a dheanamh, a réir am feumadh uile mhinistcirean na h-eaglais Albannaich seirbhis an ionaid naoimh a' fhrithealadh. B' ann air an treas là fichead de mhìos deireannach an

t-samhraidh 1637, a rùnaich na h-easbuigean, le òrdugh an rìgh, an gnothuch a chur gu dearbhadh an gabhadh no nach gabhadh Alba ris an Leabhar Urnuigh Shasunnach. Bha iomadh ionnsuidh air a toirt roimhe sin air tòiseachadh a dheanamh, agus an fheadh-ainn bu ghlice de na h-easbuigean a' tarruing air an ais. Ach a nis chomh-dhuin iad gu 'm biodh an t-slighe réidh rompa. Bha 'n t-aon òrdugh aig na h-uile ministeir 's an rioghachd dol air aghart leis an t-seirbhis Shasunnaich air an t-sàbaid ud; ach bha sùil nan easbuigean, gu h-àraidh air eaglais Aird-Dhuneidin; 's na'n soirbh-icheadh an gnothuch 's an ionad aoraidh sin, bha iad a' smuain-eachadh gu'n rachadh leò anns gach àit' eile. Tha ni a thachair 's an eaglais ud 'na chomharra cinnteach air an t-suidheachadh 's an robh inntinnean an t-sluaigh a thaobh nan easbuigean 's an dòighean, 's co mòr 's a bha iad air an sàrachadh le fòirneart nam fear tuarasdail ud. Tha comh-fhulangas eadar inntinn 'us inn-tinn ciod sam bith fonn 's am bi iad, leis an lean iad a chéile mar an t-uisg' a bha glaiste suas 'an dàm, co luath 's a nithear bris-eadh 'an àite sam bith air, thig na bheil 's an lochan a mach air an aon bhriseadh. An uair a bhios daoine làn aoibhneis bheir aon ghàir' air làn tighe briseadh air gàire. 'N uair a bhios iad 'am fonn brònach, bheir aon ghuth guil air na bhios a làthair brùchdadh a mach gun chomas cumail orra féin. Cha b' ann làn bròin no aoibh-neis a bha coimhthional na h-eaglais Aird an là ud; bha iad làn imnigh 'us cùraim a' dol suas thun na h-eaglais, mu ciod a dh' fheudadh tachairt. Ach 'n uair a chunnaic iad ciod a thachair gu h-achd-aidh, thàinig iad gu cabhagach gu bhi làn feirge. Bha àireamh easbuigean air tighinn do'n bhail' a thuilleadh air easbuig a' bhaile féin a dh' fhaicinn cionnus a rachadh an "t-Seirbhis" air aghart. An déigh do'n choimhthional feitheamh ùine fhada, thàinig fear-ion-aid an easbuig air aghart air éideadh leis an "leine bhàin," trusgan aoraidh nan Sasunnach 's nam Pàpanach, 's thòisich e air leughadh an Leabhair Urnuigh. Bha seana bhean d' am b' ainm Seònaid Geddes 'na suidh' air stòl beag làthaidh leatha féin, faisg air a chù-

baid. Ma 's gann a rinn am fear-ionaid ach tòiseachadh air leughadh an Leabhair fhuathaich, dh' éirich Seònaid 'na seasamh, agus a' lùbadh ri chéil' an stùil air an robh i na suidhe thilg i le neart a gàirdein e suas air ceann an fhir a bha 's a' chùbaid, 's i glaodhaich a mach, "A shlaoightir, a bheil thu 'g ràdh na h-aifrinn Pàpanaich aig bun mo chluaise!" Thug am fear a bha 's a' chùbaid an aire do'n pheileir mhòr a' tighinn, 's charaich e 'cheann air sheòl 's gu 'n deachaidh e as o chloigionn brist' fhaotainn. Ach bha stòl Seònaid mar am fudar cluaise do 'n urchair. 'Am priobadh na sùl bha 'n coimhthional air am bonnaibh anns gach cearna de 'n eaglais; 's cha robh ni a ghabhadh tilgeadh nach robh air a fhrasadh gu ceann an leughadair thruaigh, 's an aon ghàir sin aca, "beiribh air a' Phàpa, cuiribh a mach am Pàpa." Leum cuid air gus a sgiùrsadh air falbh, ach thàrr e as uath' an déigh do 'n "leine bhàin" a bhi air a reubadh 'na luideagaibh. Bha dùil aig an easbuig gu'n robh beagan ùghdarraìs aige féin, 's chaidh e do'n chrannaig gus an sluagh a chur na 'n tàmh. Ach bha e féin gus an aon diol fhaotainn, mur b 'e gu'n deachaidh bàillidhean a' bhàile 's an eadraigin, 's gu 'n do shaor iad o làmhaibh an t-sluaigh e. Thòisich na bàillidhean 's an luchd-cuideachaidh an sin air an t-sluagh a chur a mach, 's na dorsan a dhùnadh gus an t-seirbhis a chriochnachadh dhoibh féin 's do na h-easbuigibh. Ach bha leithid de éigheach 's de bhriseadh uinneagan 'us dhorsan a muigh, 's gu'm b' éigin doibh an gnothuch a leigeadh seachad an là sin. Fhuair an t-easbuig air ais gu 'thigh féin gun ainneart tre chaoimhneas Morair àraidh, a ghabh a steach d'a 'inneal-siubhail féin e. Sgaoil iomradh an ni a thachair 'an Duneidin air feadh na dùthcha gu h-iomlan an ùine ghoirid, 's dhòmhlaich sluagh na tìre steach do'n àrd-bhaile, gun chomhchòrdadh idir a bhi eatorra roimh làimh air son an aon aobhair; b'e sin litir thagraidh a chur a dh' ionnsuidh an rìgh a guidheadh gu'n tugadh e air falbh a' chuing ud bhàrr am muinneil, a bha iad eucomasach air a ghiulan, am Pàpanachas easbuigeach. Cha b' urrainn buill na h-àird-chomhairl' car ceart a dheanamh leis an eagal fhad

's a bha 'm baile co làn sluaigh, agus rinneadh còrdadh eadar iadsan agus sluagh eile na dùthcha, gu'm fàgadh am mòr shluagh am bail' an déigh luchd-ionaid fhàgail as an déigh air am biodh cùram an aobhair. Bha 'n luchd-ionaid so air an roinn na'n ceithir Buidhnibh —Buidheann air son nam Morairean—aon eil' air son nan uaislean —aon eil' air son nam ministeirean, agus aon air son nam bailtean margaidh. Bha cuigeamh Buidheann ann a bh' air an deanamh suas de luchd-ionaid o na ceithir Buidhnibh eil', agus leis an robh na ceithir eil' air an seòladh anns gach ceum a ghabhadh iad. Bha gach Buidheann air leth a' tional timchioll an aoin bhuird an seòmraichibh air leth a bh' air an solarachadh dhoibh 'an Tigh na Pàrlamaid; 's mar sin theirteadh na Ceithir Bùird riù. Bha na Bùird a' deanamh laghanna do 'n robh an rioghachd gu h-iomlan, umhail. Thòisich na Bùird a' sgriobhadh thun an rìgh, 's bha teachdaireachd a' sior dhol air ais 's air aghart eadar cùirt an rìgh 's na Bùird. Ach bha 'n Ard-chomhairl' a bh' air a deanamh suas de na h-easbuigibh 'us naimhdibh eile na firinn a' sior sgriobhadh thun na cùirt' an aghaidh na bha 'na Bùird ag iarraidh. An déigh leantuinn air so fad bliadhna 's gun a bhi idir a' buadhachadh, rùnaich na Bùird 's an rioghachd gu h-iomlan, gur h-ann a dh' ath-nuadhaichteadh iad an Càmhnant. 'S ann aig na Bùird a thòisich iad air labhairt mu'n ghnothùch an toiseach, ach bha gach ceàrna de 'n dùthaich, deònach air gnùis a thoirt dha, ach aig an àm cheudn' a 'toirt fainear gur h-ann le rian 'us sòluimteachd a bhuineadh dhoibh a dhol 'na cheann. Shonruich iad là trasgaidh air son peacaidhean na rioghachd aideachadh, 's iad féin irioslachadh fo làimh an Tighearn', agus a sheòladh aslachadh. Chuireadh na ministeirean bu chomasaich a bha ri 'm faotainn a shearmonachadh fa chomhair nan coimhthionalan bu lionmhoire 's bu tuigsiche. Air an ath Dhi-luain, thugadh an gnothuch air aghart gu follaiseach, 's chuireadh daoin' air leth air son an Càmhnant a tharruing. Chuireadh sios e 'an trì ceannaibh fa-leth. 'S a' cheud cheann, bha Càmhnant 1581 air ath aithris mar a sgriobhadh air tùs e. 'S an dara ceann bha Reachdan

na Pàrlamaid air an aithris leis an robh a' Phàpanachd air a dìteadh, agus Reachdan Ard-Sheanaidh na h-Eaglais Ath-leasaicht' air an daingneachadh. 'S an treas ceann bha co-chur air a dheanamh ri cor na tìre 's a' cheart àm, air na nithibh a bha 's an dà cheann eile. B' e Alastair Henderson a sgriobh an co-chur, obair a tha dearbhadh gu 'm bu duine neo-chumanta comasach e. B' ann air an ath Dhi-ciaduin, an ochdamh là fichead de cheud mhios an earraich a rùnaich iad gu 'n ath-nuadhaicheadh Alb' an Cùmhnant. Thionail iad glé mhoch 'an eaglais Greyfriars; agus mu àm tòiseachaidh obair an là bha 'n eaglais agus an Cladh a bha timchioll oirre làn sluaigh a bh' air cruinneachadh do Dhuneidin as gach cearna de Alba. Rinn Mr. Henderson ùrnuigh. B'e Iarla Chataoibh, a bha 's an àm sin lag agus air chrith le aois, an ceud duin' a chuir sios ainm. 'An ùine co grad 's a ghabhadh deanamh chuir na bha 's an eaglais sios an ainmean. Thugadh an sin an Clàr a mach do 'n Chladh. Bha cuid 's a' choimhthional mhòr ud a' glaodhaich a mach le aoibhneas air son na bha iad a' faicinn, cuid eil' a' gul le guth àrd; bha cuid a' sgriobhadh "gu bàs" an déigh an ainmean; bha cuid a' fosgladh chuislean na 'n làmhaibh agus a' sgriobhadh an ainmean le 'm fuil. Bha e air a mheas gu 'n robh trì fichead mìle sluaigh cruinn 'an Duneidin aig an àm, agus bha iad uil' air son a' Chùmhnaint. Chuireadh a mach dùblachadh dheth do gach cearna de 'n tìr. Agus mu dheireadh an earraich 's gann a bha sgìreachd 'an Alba anns nach do chuir a' chuid bu lionmhoir' an làmh ris a' Chùmhnant. Leis a' Chùmhnant bha Alba banntaichte ri chéile, gu iad féin a dhionadh o naimhdibh na firinn, 's gu cathachadh gu fuil 'an aobhar Chriosd.

5. Dh'aithnich an rìgh 's a chùirteirean a nis nach b' ann ri fealadhà 'bha na Bùird. Thuig iad gu'm feumadh iad ni-eigin a dheanamh. Chuir an Ard-chomhairle buidheann a labhairt ris an rìgh mu staid na dùthcha, agus chuir na Cùmhnantaich, mar a ghoirear dhiubh tuilleadh 'an eachdraidh, càirdean àraidh, a measg an robh Iarla Hadingtoin, a mhìneachadh do 'n rìgh nàdur 'us aobhar

an ni a rinn iad. Ach bha teachdairean nan easbuigean 'an Lunuinn rompa le chéile. Rinn na h-easbuigean an Cùmhnant 's na bha ga leantuinn co beag 's co suarrach 's a b' urrainn iad; 's thug iad air an rìgh a chreidsinn gu'm biodh e furasda dha 'n cur fodha le faobhar airm. Bu mhadaidh-allaidh gharga da rìreadh, nach caomhnadh an treud, na h-easbuigean a bha 's an àm ud air Alba. Bu shuarrach aca na ficheadan de mhìltean sluaigh a chuir an ainmean ris a' Chùmhnant, a bhi air an cur gu bàs, n'an gleidheadh iad féin an àite 's an greadhnachas. O 'n là so a mach rinn Tearlach suas 'inntinn gu dhol a chogadh ri 'ìochdaranaibh dìleas féin. Ach cha robh e deas air son a' chogaidh fathast, agus rinn e Marcus Hamiltoin 'na fhear-ionaid 'an Alba, gu bhi 'toirt air aghart nan ais-innleachdan a bha e 'n dùil a ghnàthachadh air son na Cùmhnantaich a roinn na measg féin. Bha na Bùird a' tuigsinn gu maith co ris a bha 'n gnothuch; agus an déigh do 'n rìgh 's do Hamilton iomadh car mu chnoc a chur dhiubh, 'an dùil gu'n tugadh iad thar am buinn cinn-iùil nan Cùmhnantach, b' éigin doibh mu dheireadh striochdadh co mòr 's gu'n tug iad cothrom dhoibh Ard-sheanadh a ghairm cruinn 'an Glascho air a' cheud là thar fhichead de cheud mhìos a' gheamhraidh sin féin. Cha d' fhuair Ard-sheanadh na h-eaglais cothrom cruinneachaidh ré fhichead bliadhna roimhe sin. Thug an rìgh, mar an ceudna, cead do 'n Phàrlamaid tional air an ath Bhealltuinn. Cha robh Pàrlamaid ann o cheann dusan bliadhna gu so, ach a' Phàrlamaid de'n d' rinn Tearlach cùis mhagaidh aig àm a' chrùnaidh. Bha ullachadh mòr air a dheanamh air son an Ard-sheanaidh so. Bha na ministeirean agus an luchd-dreuchd eil' araon ro dheònach air an eaglais a ghlanadh. An uair a shuidh an t-Ard-sheanadh roghnuich iad Alastair Henderson mar Cheann-suidhe do'n Chùirt. Chum Hamilton a' chùirt sea là ri iarraidh nithe a réir toil an rìgh. An uair nach géilleadh buill an Ard-sheanaidh leud ròine, 's a thuig am Fear-ionaid gu'n robh iad air tì buntainn ris na h-easbuigibh a réir lagh eaglais na h-Alba, dh'éirich e 'na sheasamh, agus sgaoil e t-Ard-sheanadh 'an

ainm an rìgh. Bha deadh fhios aig buill an Ard-sheanaidh roimh làimh gur h-ann mar sin a bhitheadh; cha do ghabh iad ana-mis-neachd sam bith. Chaidh iad air aghart le gnothuichibh na h-eag-lais mar nach biodh a leithid a neach is Hamilton ann. Ghabh iad air aghart a' comh-chur lagh na h-eaglais ri suidheachadh nan eas-buigean Albannach, agus gach riaghailt eile bha feumail, mar nach biodh gnothuch aca ri rìgh no Morair, ach lagh na h-eaglais a mhàin. Bha ochdar de na h-easbuigibh air an cur as an dreuchd, 's air an iomsgaradh o chomunn nan Criosduidh; bha ceathrar eile dhiubh air an cur as an dreuchd gun an iomsgaradh idir; chuireadh dithis eile dhiubh as an dreuchd, ach fhuair iad cothrom cùram aoin choimhthionail a bhi orra. Dh' aisig an t-Ard-sheanadh an sin an t-ùghdarras a bhuineadh dhoibh do chùirtibh fa leth na h-eaglais. Dh' éirich an t-Ard-sheanadh comharraichte so air an fhicheadamh là de mhìos meadhonach a' gheamhraidh, 'an déigh gach cùis a thàinig fa'n comhair a shocrachadh. Shuidhich iad mu'n do sgaoil iad an là a choinnicheadh iad a rìs, air an treas Di-ciaduin de mhios meadhonach an t-samhraidh, 1639. Anns a bhi co-dhunadh obair an Aird-Sheanaidh, thuirt Mr Henderson, "thilg sinn a nis sios ballachan Iericho; agus esan a dh' oidhirpicheas am feasd ri 'n togail biodh e air fhaicill o mhallachd Hieil a Bhetelich." 'An eachdraidh eaglaiseach theirear an dara Ath-leasachadh ris na rinn an t-Ard-Sheanadh so, 's na lean as a dhéigh.

## CAIB. XXXIII.

### AN COGADH SIOBHALT* GU BAS THEARLAICH.

GED a chuir càirdean na h-eaglais teachdair 'us litir thun an rìgh a dh' innseadh dha nach robh na 'n amharc àr a mach a dheanamh an aghaidh a riaghlaidh air aon chor, ach a mhàin an còraichean dligheach féin a sheasamh, cha robh dad ac' air son sin. Thòisich Tearlach da rìreadh ag ullachadh air son cogaidh. Bha fios aig na Cùmhnantaich air sin, 's cha robh iad féin na 'n tàmh. Ghairm iad dhachaidh an luchd-dùthcha a bha'n armaibh fa leth na Roinn-Eòrpa gus an còmhnadh 'an 'àm feuma. Thòisicheadh air ullachadh armachd anns gach baile mòr, agus air teagasg arm-chleas do òigridh na dùthcha thall 's a bhos. Agus thàinig Seanalair Daibhidh Lesli a bha fada 's an arm Lochluinneach, dhachaidh gu stiùireadh an airm Albannaich a ghabhail os làimh.

2. Fhuair Tearlach còrr 'us fichead mìle saighdear air an cur 'an uidheam, agus àireamh réisimeidean marc-shluaigh, agus càbhlach lionmhor a sheòl gu Lìbhte, 's na h-àitibh eil' a th' air gach taobh de'n amhainn Friù, aig an àm cheudn' an tàinig an t-arm tìre gu crioch a deas Alba. Cha 'n fhaigheadh na saighdeara mar' air tìr aig co maith 's a bha 'n t-oirthir air a dhionadh: Agus 'n uair a

* Feumar aideachadh gu bheil am modh labhairt so ro choslach ris a' Bheurla. Thug luchd Beurl' am focal *civil* o 'n Laidinn. Theireadh Laidinnich *bellum civile* ri cogadh a bhiodh aig aon phàirt de bhaile no de dhùthaich ri pàirt eile. 'S e sin a tha Gaill a' ciallachadh le *civil war*, agus 's e 'n dearbh ni sin, le easbhuidh focail is fear a thuigear, a tha sinn a' ciallachadh le " Cogadh Sìobhalt"—rioghachd roinnte na h-aghaidh féin.

ràinig Tearlach ceann a tuath Shasuinn air cheann an airm thìre, choinnich Seanalair Lesli an sin e' càmpachadh air mullach cnuic ris an abrar Duns Law, air cheann cuig mìle fichead saighdear. 'N uair a chunnaic Tearlach lionmhoireachd 'us òrdugh nan Albannach, agus craos fosgailte dhà fhichead gunna mòr a bh' air an socrachadh air malaidh a' chnuic fa chomhair, mheas e gu 'm bu ghlice deanamh air a shocair. Bha Lesli deònach air gabhail ri cùmhnantaibh sìth, agus dh' aontaich an rìgh ri sìth a dheanamh air chumha gu'n sgaoileadh araon an t-arm Albannach 'us Sasunnach, agus gu'm biodh Ard-Sheanadh agus Pàrlamaid Albannach air an gairm cruinn air son gach ni a bhuineadh do 'n rioghachd a chur ceart. Bha dùil aig Tearlach gu 'n gleidheadh e na h-easbuigean, co dhiù, air sheòl-eigin ceangailte ris an eaglais gus an tigeadh àm a b' iomchuidh gus an aiseag gu làn chumhachd. Ach bha 'n ath Ard-Sheanadh a choinnich co ionann fuathach air a' chuing easbuigich ris an Ard-Sheanadh a choinnich 's a' gheamhradh roimhe, 's a bhuin ris na h-easbuigibh mar dh' ainmich sinn. Thagair a Phàrlamaid, mar an ceudn', a dlighe féin 's na h-uile seadh, air nach robh còir aig an rìgh briseadh a stigh. Ghabh Tearlach a nis seasmhachd nan Albannach, mar a' toirt dùbhlan dha féin air son na b' urrainn e dheanamh; agus thòisich e as ùr ag ullachadh air son a' chogaidh. Co luath 's a thuig cinn-iùil nan Cùmhnantach sin, ghairm iad féin an armailt 'an ceann a chéile. 'N uair a bha iad ga 'n leigeadh air falbh an uraidh fhuair na saighdeara cumanta rabhadh a bhi deas gu tional a rìs 'n uair a gheibheadh iad fios. Agus chum iad na h-oifigearan air leth pàighidh fad na h-ùine. Mar sin cha bu luaithe a bha fios air a chur air gach roinn fa leth de'n arm, na bha iad deas air son ruith gu'm brataichibh a rìs.

3. Fhuair Tearlach sàrachadh mòr mu'n d' fhuair e ri chéil' a' bheag sam bith de armailt le cion airgid. Ghairm e 'Phàrlamaid Shasunnach 'an ceann a' chéil' air son cuideachadh airgid a thoirt dha. Ach mar is maith a bha fios aig buill na Pàrlamaid nach b' ann air son feum na rioghachd a bha 'n t-airgiod air iarraidh, ach

air son peanas a dheanamh air Cùmhnantaich Alba, cha tugadh iad airgiod dha; ach thòisich iad air cur an gearainean féin fa chomhair an rìgh, 's a' rannsachadh a mach nithe a bha clì 's a' Phàrlamaid a bh' ann mu dheireadh. An déigh mòran mòigheanachd le luchd dreuchd an rìgh, ag aslachadh orra cuideachadh an rìgh a chur air thoiseach air gach ni eil', agus iadsan a' leantuinn air sin a dhiùltadh, dh'fhuadaich Tearlach air falbh a' Phàrlamaid so, mar an ceudna, gun ni a dheanamh ach gearan. Thòisich an rìgh an sin air trusadh airgid anns gach dòigh eil' a dh'fheudadh e. Thug easbuigean Shasuinn mòran airgid dha gus a chuideachadh 'an cur sios Chùmhnantach Alba. Thug a chuid oifigeara féin rud maith dha; agus leis na thug e o na ceannaichibh Spàinneach, agus o luchd-luingeas, chaidh aig' air dòrlach shaighdeara fhaotainn 'n an uidheam mu dheireadh an earraich.

4. Cha d' fhan na saighdearan Albannach aig an àm so gus an tigeadh Tearlach. Ghabh iad air aghart gu briseadh a steach air Sasunn, agus choinnich Morair Conbhaigh iad air e féin a shuidheachadh air taobh deas amhainn Thaighne, le Bateri ghunnaidhean mòr', agus sea mìle saighdear, gus an cumail air an ais. Chuir na h-Albannaich a chuid ghunnaidhean 'n an tàmh, 's ghabh iad seachad air an àth, 's chuir iad an ruaig air an arm Shasunnach, a theich gu ruig Iorc co luath 's a b' urrainn iad. Bha so air an ochdamh là fichead de cheud mhìos an fhoghair, 1640. Ghabh na h-Albannaich sealbh air Northumberland, 'us Durham, far an d' fhan iad, ré bliadhna, gu sàmhach, riaghailteach, agus na Puritanaich Shasunnach glé thoilicht' air son a bhi ga 'm faicinn ann, mar bha iad 'n an dion doibh féin an aghaidh ain-tighearnais an rìgh 's nan easbuigean. Thug Tearlach, 'na airc, an oidhirp air na Morairean Sasunnach aomadh gu airgiod a' thogail dha gun dol 'an eisimeil tigh eile na Pàrlamaid idir. Cha deanadh na Morairean sud air àilghios; bha fios aca nach freagradh e. Ged bu chruaidh e, b' éigin do Thearlach a nis a' Phàrlamaid a ghairm cruinn an cuigeamh uair. Shuidh an cruinneachadh so, ris an abrar a' Phàrlamaid Fhad' an eachd-

raidh Shasuinn, air an treas là de cheud mhìos a' gheamhraidh 1640. 'An àite tòiseachadh air airgiod òrduchadh do 'n rìgh 's ann a chaidh a Phàrlamaid so fad air thoiseach air an fheadhainn a bha roimpe ann an cur an aghaidh ain-tighearnais an rìgh 's a' luchd-comhairle. Chuireadh fear dhiubh, d'am b' ainm Iarla Straford fo dheuchainn air son a bheatha, 's chuireadh gu bàs e mu thoiseach an t-samhraidh an déigh sin, Chuireadh Ard-easbuig Laud 'am priosun aig an àm, 's chuireadh gu bàs e 'n déigh sin. Theich an fheadhainn eile bu ro mheasa dhiubh, le 'm beatha do rioghachdaibh céin. 'S ann mu thoiseach an fhoghair, 1641, a fhuair a' Phàrlamaid ùine gu smuaineachadh air gnothuichibh airgiodach. Bha Tearlach roimhe so air deanamh sìth ris an arm Albannach, agus air gealltuinn gu'n rachadh e féin a dh' Alba gu bhi làthair aig a' Phàrlamaid a bha gu coinneachadh an sin. Dhaingnich a' Phàrlamaid Shasunnach a nis an còrdadh so, agus thug iad pàigheadh do 'n arm Albannach ré na h-ùin' a bha iad 'an Sasunn—ochd ceud gu leth Punnd Sasunnach 's an là; agus trì ceud mìle Punnd Sasunnach a thuilleadh air sin gus an cuideachadh, na 'm feumadh iad éiridh aig àm sam bith an déigh sin.

5. Ràinig Tearlach Duneidin air a' cheathramh là deug de cheud mhìos an fhoghair, 1641. Bha e nis a' leigeadh air a bhi riaraichte leis na h-uile nithibh a dheanamh a' Phàrlamaid. Bha e le làimh fhialaidh a' buileachadh onairean 'us thiodhlacan air an fheadhainn is faid' a bha 'cur 'na aghaidh roimhe sin. Dh' àrdaich e Seanalair Lesli gu bhi 'na Iarla Lebhen. Rinn e Marcus de Iarl' Earraghàeil; dh'àrdaich e cuid eile gu bhi 'n am Morairibh, 's bhuilich e tiodhlacan 'us duaisean saoibhir air cuid de na ministeiribh. Ach aig an àm cheudn' an robh Tearlach co suilbhir a sud a measg nan Cùmhnantach, fhuaradh a mach gu'n robh e gu h-uaigneach a' comh-sgriobhadh ri buidhinn a bha Iarla Mhontrois an déigh a thogail 'na aobhar féin, 'an aghaidh nan Cùmhnantach. 'An déigh do Thearlach fantuinn re thrì mìosan 'an Duneidin, ghairmeadh air falbh e gu grad le àr a mach a thòisich 'an Eirinn. Dh' iarr e air

a' Phàrlamaid Albannaich còmhnadh shaighdearan a thoirt dha gus a' cheannairc Eirionnach a chur fodha. Agus tha e na dhearbhadh comharraicht' air co beag earbsa 's a bh'aig an t-sluagh a measg an robh e nis á Tearlach, gu'n robh iad a' cur as a leth gur e féin a ghluais na Pàpanaich Eirionnach gu ceannairc, air son dioghaltas a dheanamh air na Pròstanaich. Bha na Pàpanaich Eirionnach 'an dùil gu'n saoradh siad iad féin o ùghdarras an rìgh 'an nithibh spioradail 'us aimsireil, mar a bha na h-Albannaich féin. Ach O! cia eadar-dhealaicht' an dòigh a ghabhadh 's an dà rioghachd air son na crìche sin. Thòisich na h-Eirionnaich air obair a' mhortaidh, a bha 'dearbhadh cia uaith' a bha iad air an lasadh. Cha robh caomhnadh ac' air firionn no boirionn, beag no mòr, a bhuineadh do'n chreidimh Phròstanach. Fhad 's a mhair obair a' mhortaidh 'an taobh deas 'us 's iar Eirinn, tha e air a mheas leis a' mhuinntir is isle tha ga chur, gu'n do mharbhadh dà fhichead mìl', eadar bheag 'us mhòr. Tha cuid eil' ag ràdh gu'n robh dhà uiread sin air am marbhadh. Chuir a' Phàrlamaid Albannach àireamh réisimeidean a null gus an luchd-dùthcha féin, a bha 'n taobh tuath Eirinn, a chuideachadh.

6. Goirid an déigh do Thearlach pilltinn air ais do Shasunn, chaidh e féin 's Pàrlamaid na dùthcha sin, gu h-iomlan a mach air a chéile. Chuir Buill na Pàrlamaid ri chéile litir-ghearain, ris an abrar 's a Bheurla *Remonstrance*, anns an d' ainmich iad gach cùis ghearain a bh' ac' an aghaidh an rìgh, 's a luchd-comhairle. Bha iad féin 'us Tigh nam Morairean gu còrdadh mu 'n Litir chomharraichte so, agus dh' fheumadh an rìgh an sin aontachadh leis gach ni a bha iad ag iarraidh innte. 'Am measg nithe eile, chuir iad an aghaidh nan easbuigean, 's nach feudadh àite-suidh' a bhi ac' 'an Tigh nam Morairean. Dh' iarr a' Phàrlamaid thapaidh so, mar an ceudna, riaghladh an airm a bhi air thoirt thairis do 'n Phàrlamaid uaithe sud a mach. Fhuair an rìgh, le òrdugh Ard-fhear lagha na rioghachd, cuigear de Bhuill na Pàrlamaid ud air an dìteadh air son àird-cheannairc, agus chaidh e féin do thigh na

Pàrlamaid le àireamh shaighdearean gus an cur an làimh. B'e so toiseach na h-aimhreit. Chaidh baile Lunuinn thar a chéile gu buileach a nis. Dh' fhàg an rìgh baile Lunuinn, 's chaidh e gu àite ris an abrar Dòbher, far an do dhealaich a bhan-rìgh ris, agus an deachaidh i do'n Olaind' còmhladh ri a nighinn a bh' air pòsadh Prionns' Orange. Chaidh Tearlach an déigh sin do bhaile Iorc. Chruinnich àireamh maith uaislean da ionnsuidh an sin, agus chuir e suas a' bhratach rioghail mar shuaicheantas cogaidh aig Notingham air an dara là fichead de cheud mhios an fhoghair 1642. Bha 'Phàrlamaid roimhe so air fiadhachadh a chur a mach feadh na dùthcha, gu muinntir sam bith leis am b' àill airgiod iasaid a thoirt dhòibh, agus seudan, gu armailt a chur 'an uidheam air son iad féin, agus pears' an rìgh a dhionadh o dhroch luchd-comhairle. Fhuair iad barrachd sheudan air na b' urrainn tigh-ionmhais na Pàrlamaid a chumail, agus mòran airgid mar an ceudna. Thòisich an cogadh air gach taobh. Fhuair Tearlach gràinne shaighdearan á Eirinn. Chuir a' Phàrlamaid fios air an arm Albannach gus an cuideachadh. Dh' aontaich na h-Albannaich tighinn air chumha gu 'n gabhadh a' Phàrlamaid an Cùmhnant. Bha mar so, a' chuid bu lionmhoire de shluagh an dà rioghachd, banntaichte ri chéil' 'an aghaidh an rìgh. Chuireadh mìle thar fhichead saighdear do Shasunn as Alba, gu bhi air am pàigheadh leis a' Phàrlamaid Shasunnaich, a dh'òrduich an Cùmhnant 's a' Chomh-bhoinn a bhi air an gabhail 's an dà rioghachd.

7. An déigh do 'n arm Albannach a dhol 'an ceann airm na Pàrlamaid, thiòsich aobhar an rìgh, a bha roimhe sin soirbheachail, a' dol air ais. Mar thoradh air a chomh-aontachadh a thachair eadar Pàrlamaid an dà rioghachd, shuidh an t-Ard-Sheanadh ainmeil a chuir ri chéile Leabhar Aithghearr nan Ceist, agus Oideis na h-Eaglais, 's an Iar-mhinisteir ann am mìos meadhonach an t-samhraidh 1643. Bha sea fichead ministeir 'us aon 's an Ard-Sheanadh so. Bha deichnear de na Morairean, agus fichead de uaislibh na Pàrlamaid còmhladh riu. Bha cuigear mhinisteirean

as Alba ann, a measg an robh Mr Alastair Henderson, agus Seòras Gillespi; agus triùir de àrd-mhaithibh na rioghachd mar Sheanairibh. Lean iad air suidh' àireamh bhliadhnachan gus an do tharruing iad riaghailtean air son aoradh follaiseach, agus Leabhar Aidmheil a' Chreidimh.

8. Chriochnaich a' bhliadhna 1644 gu ro challail do 'n aobhar Rioghail. Bha Cromuel a nis air éiridh àrd 's an arm Shasunnach. Thòisich an duine cruadalach so 'na chaiptin 'an arm na Pàrlamaid, agus 'an ùine ghoirid dh' éirich e gu bhi 'na Sheanalair. 'S ann le marc-shluagh gu h-àraidh a bha esan a' deanamh gaisge. Cha sheasadh marc-shluagh an rìgh idir roimhe. Ach 'n uair a bha aobhar an rìgh air tuiteam iosal an Sasunn, bha e air a mhisneachadh le bhi cluinntinn mar a bha Montròs, a sheirbhiseach dìleas, a' soirbheachadh 'an Alba. Bha 'n saighdear fuilteach so 'na phriosunach 'an Caisteal Dhuneidin 'n uair a bha Tearlach an sin. Ach co luath 's a fhuair e cead a choise, chaidh e do Shasunn a chur a chomhairle ris an rìgh. Ghealladh àireamh shaighdearan a chur á Eirinn thuige. Phill e do Alba, 's thruis e beagan mhìltean ri chéil', a chuir e 'n ceann nan Eirionnach a thàinig air tir 'an taobh 's iar Alba. Bha eadar a cuig 's a sea mhìltean aige. Leo sin chuir e 'n ruaig air a' bheagan airm a bha 'nis 'an Alba caochladh uairean. Feudar a ràdh gu'n do choisinn e 'bhuaidh sea uairean an car bu lugh' an aghaidh arm beag nan Cùmhnantach. Ged bu shaighdear seòlta Montròs, cha robh ann deth ach eutroman. Bha e co mòr air a thogail suas le 'shoirbheachadh 's gu'n do sgriobh e mar so gu Tearlach, "cha 'n 'eil mi 'g iarraidh, an déigh an dùthaich so a' cheannsachadh do bhur Mòrachd, agus buaidh a thoirt o Dhan gu Beerséba, ach gu'n tugadh sibh dhomh cead a ràdh mar thuirt Seanalair Dhaibhidh ri 'mhaighstir, 'thig féin, air eagal gu 'm bi 'n dùthaich air a h-ainmeachadh ormsa.'" Cha do lean so fada. Cha 'n fhòghnadh le Montròs Alb' a cheannsachadh. Thog e air gu dol a steach air taobh tuath Shasuinn. Chuir Cinn-iùil nan Cùmhnantach fios air Seanalair Lesli, Iarla

Lebhen, greasad a nall á ceann a deas Shasuinn, agus coinneamh a chumail ri Montròs. Air maduinn an treas là deug de cheud mhìos an fhoghair, 1645, thàinig Iarla Lebhen le sea mìle saighdear tapaidh air Montròs gun fhios, aig àite ris an abrar Philiphaugh, faisg air Selcirc, Chuir e as gu tur do armailt Mhontrois; theich an ceannard féin le 'bheatha do na beanntaibh le dà fhichead marcach. Goirid an déigh sin fhuair e air teicheadh gu tìr mòr na h-Eòrpa; mar sin chaidh e as o'n chroich aig an àm sin; "ach bha chòcrach a' fàs."

9. Bha Tearlach a nis air na h-uile dòchas a chall a thaobh Alba, agus bha gach cearna de Shasunn gu bhi air an toirt as a làmhaibh gu buileach mu'n àm so. Bha 'chuid saighdearan a' call am misneachd, agus saighdearan na Pàrlamaid air an robh Cromuel 'na cheannard a' fàs 'am misneachd. Air a theannachadh air gach taobh, 's gu'n fhios aige ciod a dheanadh e, 's e smuainich e gu'n tilgeadh se e féin air caoimhneas an airm Albannaich, a bha e 'n dùil a bhuineadh ris ni bu shuairce na arm na Pàrlamaid. Dh' fhan e ochd mìosan 's a' champ Albannach; ach bha 'n Cogadh Sìobhalt a nis air sgur, agus an t-arm Albannach air pilltinn dhachaidh; 's cha b' urrainn iad a chumail ni b' fhaide. Roghnuich e féin a bhi 'an aon de 'lùchairtean faisg air Lunuinn, air son comh-sgrìobhadh a chumail ris a' Phàrlamaid; agus thugadh seachad e do arm na Pàrlamaid, 'an déigh gealladh sòluimte fhaotainn nach deantadh coire sam bith no ainneart air pears' an rìgh. Threòraich Iarla Lebhen 'an sin an t-arm air ais do'n dùthaich féin. Tha cuid a' faotainn coire do'n arm Albannach airson an rìgh a thoirt suas do'n arm Shasunnach idir. Tha iad le so a' taisbeanadh am mì-ruin 's an aineòlais. Cha b' urrainn na h-Albannaich a chumail gun chogadh ris an arm Shasunnach, ni bha 'n aghaidh an aobhair air son an tàinig iad ga'n còmhnadh. Agus ged a chumadh iad e ciod a dheanadh iad ris? agus co fad 's a bu léir do dhuin' aig an àm cha robh cunnart air bith gu'n tachradh do'n rìgh mar a thachair.

10. Lean a' Phàrlamaid air coluadar 'an sgrìobhadh a chumail ris an rìgh greis an déigh dhoibh fhaotainn 'n an làmhaibh féin; ach chum iad 'na phriosunach e. Cha robh ni a dh'iarr iad air nach gealladh e dhoibh mu dheireadh ach dà ni; b' e sin easbuigeachd a chur sios 's an eaglais, agus a chàirdean no a luchd-comhairle thoirt thairis gu peanas. Cha 'n aontaicheadh e ris an dà ni sin. Ach na 'm biodh earbsa sam bith aig a' Phàrlamaid á cliù Thearlaich, bha iad air bi riaraichte gu leòr leis na gheall e. Bha fios aca co luath 's a gheibheadh e 'n cothrom gu 'm feuchadh e ri 'n cur fodha rìs, agus an saorsainn uile thoirt uatha. Bha Cromuel gniomhach anns a bhi riaghladh nan cumhachan a dheanadh an rìgh ris a' Phàrlamaid. Bha àit aige-san 's a' Phàrlamaid, a thuilleadh air e bhi da rìreadh, 'na cheann air an arm. Bha 'n rìgh a' gabhail air a bhi glé chàirdeach do Chromuel. Cha robh inbhe no urram nach gealladh e dha. Ghlac Cromuel litir o 'n rìgh thun na ban-righ a bha 's an Fhraing anns an dubhairt e "gun eagal a bhi oirr' air son esan a bhi 'gealltuinn cus;— 'n uair a thigeadh an t-àm, gu'm b' aithne dha-san ròpan cainb' a chàradh mu amhaichibh nan daoidhearan 'an àite gartan sìde." Cha stadadh Cromuel an déigh so gus an d' fhuair e amhach Thearlaich air an ealaig, ni a bha e cinnteach a dheanadh Tearlach airsan na 'm faigheadh e gu bràth an cothrom. Chuir an ceannard neo sgreamhail so fear de 'chuid oifigearan le dà réisimeid gu Tigh na Pàrlamaid, agus sgiùrs am fear sin air falbh dà cheud de Bhuill na cùirte sin. Cha d'fhàg e ann ach mu thrì fichead, a bha de 'n aon bheachd ri Cromuel féin, agus ris an abair sgriobhadairean, an Rumpull. Thug e orra sin Reachd a dhaingneachadh leis an robh an rìgh air a dhìteadh mar ciontach de àrd-cheannairc air son cogaidh an aghaidh na Pàrlamaid. Chuireadh Tearlach fo dheuchainn a bheatha 'réir an Reachd so, ach cha 'n aidicheadh e ùghdarras na Cùirt a bha ga dhìteadh idir. Co dhiù dhìt iad e gu bhi air a chur gu bàs. Chuireadh an ceann dheth, fa chomhair lùchairt White-hall air an deicheamh là fichead de 'n

cheud mhìos, 1649. Thug Cromuel, an 'sin, ma 'n airidh Comhfhlaitheachd a bhi air a h-éigheach air son nan eileanaibh Breatunnach.

---

## CAIB. XXXIV.

### A' CHOMH-FHLAITHEACHD.

'N uair a thuigeadh 'an Alba cionnus a bha Cromuel 's a luchd-cuideachaidh a' làimhseachadh an rìgh, bha sluagh na dùthcha glé dhiombach. Agus chaidh cuid co fad' 's gu 'n d' iarr iad a dhol a chogadh an aghaidh arm Chromuceil fathast. Cha robh Cinn-iùil nan Cùmhnantach deònach air dol co fada sud, agus labhair na ministeirean mar le aon ghuth an aghaidh cogaidh. Ach fhuair Diùc Hamiltoin àireamh mhìltean de 'shaighdearan òga, dealasach air taobh an rìgh mar bha e féin, gus a leantuinn do Shasunn a chuideachadh chàirdean sam bith a bh' aig an rìgh an sin. Thàinig Cromuel gu h-obann air an Diùc, aig àite ris an abrar Uarsington, 's chuir e 'n ruaig air a shaighdearaibh neo-iunnsaichte; chaidh an Diùc féin a dheanamh 'na phriosunach, 's a rìs a chur gu bàs. Cha tàinig ach tearc de a luchd-leanmhuinn air an ais.

2. Ach 'n uair a chualas 'an Duneidin gu'n do chuireadh Tearlach gu bàs, bha gach àrd 'us iosal air an lionadh le feirg. Ràinig an naigheachd air an t-Sabaid; agus air an ath là chaidh Tearlach II., mac 'us oighre 'n fhir a chuireadh gu bàs, éigheach 'na rìgh. Cha robh an t-òganach so ach ochd bliadhna deug a dh' aois aig an àm—gill' àrd, caol, odhar, làn clìcireachd 'us mealltaireachd. Bha e air teicheadh do 'n Olaind roimhe sud. Ach ged a bha iad dleasdanach do 'n rìgh, 'na inbhe féin, cha robh iad gus a ghabhail

gun chumhachan. Dh' fheumadh e a' Chomhbhoinn shòluimte 's an Cùmhnant' aideachadh, 's a làmh sgriobhaidh a chur riu, mu 'n gabhadh iadsan orra féin bòidean a bhi dìleas dha. Chaidh teachdairean a chur da ionnsuidh air son còrdaidh ris mu'n ghnothuch so. Bha Tearlach òg deònach gu leòr air na h-uile ni a dh' iarr a' Phàrlamaid Albannach a dheanamh—'s e bha. Ciod an nì nach deanadh 's nach gealladh esan, 'n uair a bhiodh sin gus a ghnothuch féin a chur air aghart? Ach bha e 'cumail a ghnothuich greis gun chur an dara taobh gus am faiceadh e ciod a thachradh do innleachd uaigneach eil' air nach robh fios an sin. Bha e 'n déigh Montròs fuilteach a chur a nall do thaobh tuath Alba le sea ceud Gearmailteach, agus tearc de Rioghalaich a bh' air teicheadh do 'n Olaind an déigh bàis 'athar. Na 'n soirbhicheadh le Montròs, mar bha e'n dùil, gheibheadh Tearlach air ais gu rioghachd a shinnsir gun taing do 'n Phàrlamaid; gun a bhi fo Chùmhnant idir. 'S mar sin ged a bha e gealltuinn nan uile nithe a dh' iarr iad, bha e 'faotainn leth-sgeulan gu dàil a chuir 's an ni. Thàinig Montròs air tìr 'an Arcu. Thug e air àireamh de òigridh an eilein sin gabhail 's an arm aige. Leo sin 's na thug e as a' Ghearmailt, ghabh e air aghart gu tir-mòr Alba. Ach choinnich oifigeach da 'm b' ainm Strachan fo chomannda Lesli e, air iomall a tuath Shiorrachd Rois, 's chuir e as a chéil' a chuid shaighdearan. Theich Montròs 'na aonar, 's chuir e eudach saighdeir cumant' air féin, gus a chur as aithne. Thug se e féin suas do Mhac Leòid Asainn, a bha air bith roimhe sin, 'na 'armailt féin. Thug Mac Leòid suas e do oifigich na Pàrlamaid. Bha binn a bhàis air a toirt a mach air son gach olc a rinn e roimhe sin. Chrochadh e air an aona là fichead de cheud mhios an t-samhraidh, 1650. 'N uair a chuala Tearlach mar thachair do Mhontròs bha e ullamh gu 'ainm a chur ris gach Cùmhnant 'us paipeir a dh' iarradh a' Phàrlamaid. Dh' fhàg e 'n Olaind air an t-seathamh là deug de mhios meadhonach an t-samhraidh, 's thàinig e air tìr aig bun amhainn Spéigh, 's ghabh e air aghart gu Sruileadh. Bha na h-Albannaich ro aoibhneach air son

e thighinn. 'Nochd muinntir Dhuneidin gu h-àraidh, gu 'n robh iad aighearach le teineachan aoibhinn a chumail a' losgadh ré na h-oidhche, 's a bhi dannsadh timchioll orra.

3. Bha 'm beachd féin aig Pàrlamaid Shasuinn mu thighinn Thearlaich. Bha Eirinn air dol troimhe chéile roimhe so—bha i roinnte 'na buidhnibh, cuid an aghaidh, 's cuid air taobh an rìgh; cuid leis an aidmheil so, 's cuid leis an aidmheil eile. Chaidh Cromuel a null le dusan réisimeid, 's an ùine ghoirid cheannsaich e gu h-iomlan an dùthaich sin d'a riaghladh féin. Agus a nis bha e air tighinn air ais, agus gun dàil rinn e deiseil air son a leithid a dheanamh air Alba 's a rinn e air Eirinn. Thàinig e nall do Alb' air ceann feachd shea mìle deug eadar choisichean 'us mharc-shluagh. A réir nòis Alb' o shean, chaidh teine fhadadh air mullach gach cnuic o 'n chrìch Shasunnaich gu Duneidin, leis an robh rabhadh air thoirt do 'n t-sluagh gu 'n robh nàmhaid air briseadh a steach air an tìr. Ghabh am feachd Sasunnach air aghart, a h-uile ceum gu Duneidin gun a bhi 'coinneachadh ri dad ach tìr air a fàsachadh—an spréidh 's am biadh air an toirt air falbh, gun ni air fhàgail de 'm b' urrainn nàmhaid feum a dheanamh. Ach chuireadh stad orr' aig Duneidin. Bha Seanalair Daibhidh Lesli an sin an déigh gàradh dionaidh agus sreath Dhaingnichean a tharruing eadar Lìbht' agus Duneidin air nach bu chomasach do Chromuel faotainn seachad. Bha e mu'n cuairt do àm na Lùn-asdail, 's bha mòran uisg' ann leis an robh na Sasunnaich ro mhì-chomhfhurtail air chùl a ghàradh. 'N uair a dh' fhairtich air Cromuel an t-Albannach a thoirt idir gu ionad tharruing lann, 's a thòisich tinneas air lagachadh a chuid feachd, b' éigin da pilltinn a deas gu àite ris an abrar Dunbàrr, a tha fad an ear-dheas air Duneidìn, ri cois na mara, far am faigheadh e biadh o 'n chàbhlach a bha ga leantuinn. Dh' fhàg Lesli an sin, 'ionad dionaidh, 's lean e air sàil Chromueil, 's ghabh e sealbh air mullaichibh nan cnoc a bha os ceann an airm Shasunnaich, air sheòl 's nach b' urrainn iad gluasad gu deas no gu tuath gun chunnart a bhi air an gearr-

adh as. Cha b'e Lesli so Iarla Lebhen, ach fear a b' òig', agus saighdear nach bu mheasa.

Bha Cromuel 's a luchd-leanmhuinn mar so 'an teinn mhòir le bhi air an cuairteachadh le naimhdibh. Agus 'an ùine ghoirid dh' fheumadh iad an cuid armachd a' leigeadh sios, agus striochdadh do Lesli gun bhuill' a bhualadh. Ach bha mòran mhinisteirean 'us dhaoin' eile 's an arm fo Lesli, aig an robh ùghdarras air inntinnibh an t-sluaigh. Thòisich iad sin air àithne 's air teagasg, gu 'm bu chòir a dhol sios do 'n chòmhnard a chogadh ris na Sasunnaich. Sheas Lesli 'an aghaidh a' bheachd ud fhad 's a b' urrainn e, ach mar bha mòran ùghdarrais aca sud thairis air na saighdearaibh, bhuadhaich an guthanna. B' éigin do Lesli leigeadh leis an arm a dhol a chogadh, ged a bha beachd aige nach b' ann gu soirbheachadh. 'N uair a dh' innseadh do Chromuel gu 'n robh na h-Albannaich a' cromadh leathad nan cnoc, ghlaodh e mach, "Thug Dia thairis do ar làimh iad." Bha so mu fheasgar. Air a mhoch mhaduinn an ath là, an treas de dhara mìos an fhoghair, mu 'n d' fhuair na h-Albannaich gu ceart 'n an tarruing, thug na Sasunnaich garg ionnsuidh orra, 's chuir iad an ruaig orra. Chaidh trì mìle de na h-Albannaich a mharbhadh 's an ruaig, agus ghlacadh deich mìle dhiubh na 'm priosunaich. 'S ann ri so a theirear Dròbh Dhunbàr. Dh'fhosgail a' bhuaidh so baile Dhuneidin do Chromuel. Theich a' Phàrlamaid 's an t-arm gu Sruileadh air taobh tuath na Friù. Ged a chaidh blàr Dhunbàrr 'n an aghaidh, cha do chaill iad am misneachd. Thog iad armailt eile gu goirid, 's mar a thug Tearlach làn-riarachadh dhoibh a thaobh gealltuinn a bhi leis a' Chùmhnant, chrùn iad e 'an lùchairt Scoinne, air là na bliadhn' ùire, 1651, fo thiodail, Tearlach II. Chuir Iarl' Earra-Ghàeil an crùn air a cheann. Bhòidich àrd-mhaithean na tìre 's an sluagh cumanta gu'm biodh iad dìleas do Thearlach, 's gu'n deanadh iad seirbhis da le 'maoin 's le 'm beatha gu bàs, a réir na Comhbhoinn shòluimte, 's a' Chùmhnaint. Bu shealladh so co brònach 's a bha 'n Alba riamh; daoine fìrinneach, neo-

ghealtach, a' bòideachadh a bhi dìleas, cha b' ann a mhàin do dhuine co mealltach 's co fuilteach 's a shuidh riamh air caithir-rìgh, ach do dhuine 's na h-uile seadh, co suarrach 's a shuidh riamh air caithir sam bith.

4. Bha luchd comh-bharail, no *sect* air éiridh an Sasunn mu 'n àm so ris an abrar *Independents,* aig a bheil ceangal ri chéil' a thaobh barail, ach a tha dealaicht' o chéile 's na h-uile seadh eile; gach coimhthional fa leth a' riaghladh an gnothuichean féin, gun chléir no seanadh, no cùirt eaglais sam bith is àirde na seisean a' choimhthionail. B' ann diubh sin Cromuel. 'N uair a fhuair esan làmh an uachdar, thug e muinntir de 'bheachd féin gu bhi riaghladh Shasuinn. Cha robh Cromuel ag iarraidh air eaglais Chléirich Alba nì sam bith a bhuineadh do a co-shuidheachadh atharrachadh; bheireadh e làn shaorsa dhoibh mar eaglais, ach cha leigeadh e leò a bhi dealaichte ri Sasunn, no Stiùbhartach a bhi 'na rìgh aca. Bha na h-Albannaich 'n an aineolas, 's 'n an cathrannas, 'an dùil gu 'm bu ni comasach saors' aimsireil 'us spioradail a bhi ac' agus rìgh Stiùbhartach. Bha dearbh-chinnt aig Cromuel gu'n robh sud eu-comasach, 'an nàdur nithe, agus uime sin cha robh e 'dol ga 'm fàgail gus an toil eu-céillidh féin a leantuinn. 'N uair a chaidh dùdhlachd a' gheamhraidh seachad 's a b' urrainn an t-arm an t-achadh fosgailt' a' ghabhail, chaidh an gaisgeach Sasunnach air tòir Lesli 's a chuid feachd. Ghabh Lesli an rian dionaidh a bh' aige roimhe, 's cha b' urrainn Cromuel a tharruing gu cath, no fhuadachadh air fàlbh o 'ionadaibh làidir air taobh tuath na Friù. Ach le dian chogadh 'us dòirteadh fola fhuair e buidheann shaighdearan air an cur a null air Port na ban-righ a ghabh sealbh air Siorrachd Fìobha, agus leis am biodh an t-arm Albannach air a dhruideadh a mach o 'n chòmhnard 's o'n oirthir a 's ear. Ghabh Tearlach an sin comannd an airm e féin; 's thug e Sasunn air le ceithir mìle deug feachd, 'an dùil gu'n éireadh na Sasunnaich leis, 's gu'n tilgeadh iad a mach Cromuel 's a' Phàrlamaid bheag. Thriall Cromuel as

a dhéigh, 's astar là no dha eatorra. 'S gann a bha Tearlach a' faotainn duine; ach bha feachd Chromueil a sior dhol am meud. Thionndaidh Tearlach air Cromuel 'an àite ris an abrar Uorster. Bha arm Chromueil, an sin air meudachadh gu deich mìle fichead. Chaill Tearlach an là sin gu h-iomlan. Chaidh àireamh mòr de 'shaighdearan cois' a mharbhadh, agus an còrr dhiubh a dhean-amh na 'm priosunaich. Theich am marc-shluagh air falbh mar a b' fhearr a dh' fheudadh iad. 'S gann a rinn Turcach no pàgan-ach sam bith eile ni riamh bu bhrùideile na 'n laimhseachadh a rinn Cromuel air na priosunaich a ghlac e 'n Dunbàrr agus 'an Uorster—chuir e thar chuan do America iad, 's chaidh an reic mar thràillibh ri neach sam bith a b' urrainn an ceannach.

5. Bha Tearlach a' faicinn blàr Uorsteir a' dol air aghart o mhull-ach na h-aitreibh a b' àirde 's a' bhaile. Ach an déigh an là a bhi air a chall, b' éigin da 'cheann thoirt fodha; agus an déigh iomadh caol-thearnadh o thuiteam 'an cumhachd a nàimhdean, fhuair e mu dheireadh rian air teicheadh gur tir-mòr na h-Eòrpa, far an robh e air chuairt, o dhùthaich gu dùthaich, ré àireamh bhliadh-nachan. Theich a' Phàrlamaid Albannach do 'n Ghàeltachd, 's cha b' urrainn iad armailt a thogail tuilleadh a chuireadh an aghaidh Chromueil, a ghabh làmh an uachdar air an rioghachd dha féin 'an ainm na comh-fhlaitheachd. Shuidhich e Seanalair Monc 'an Alba mar àrd-cheannard an airm fodha féin; 's an ùine ghoirid shocraich an tir sios gu bhi umhail do 'n bhuidhinn bu treise. B'e Camshronach Lochiall a b' fhaide sheas a mach a bh' ann 'an agh-aidh Chromueil. Ach 'n uair a mhìnicheadh dha nach robh aige ri ùmhlachd aideachadh do dhuine sam bith air leth, chaidh e, air ceann a chuid daoine, gu achadh a bha dlù air Caisteal Inbher-lòchaidh, agus am fianuis oifigearan a' chaisteil, leig iad sios an armachd thun an làir, a' ciallachadh sgur de chogadh air taobh Thearlaich, 's thog iad a ris iad 'an ainm stàiteachan na rioghachd. An sin bha fois aig an tìr. Goirid an déigh do Chromuel Tearlach

fhuadachadh air falbh thar nan crioch, fhuair se e féin air ainmeachadh 'na Dhionadair na Comh-fhlaitheachd leis an Rumpull. Bha barrachd cumhachd aige, fo 'n tiodal sin, na bh' aig rìgh Breatunnach roimhe. Bha e soirbheachail 'na chogaidhibh ris an Olaind 's ri rioghachdaibh eile, 's bha mar aon toradh air gach còmhstri a bh' aige riu gu'm feumadh iad ùmhlachd a thaisbeanadh do 'n t-suaicheantas Bhreatunnach ge b' e cearna fo 'n ghréin an coinnicheadh e riu.

6. Ré na h-ùin' a bha Cromuel 'na Dhionadair air na trì rioghachdaibh, bha ceartas air a fhrithealadh 'an Alba gu neo-sgàthach, 's gu neo-leth-bhreitheach. Bha sìth 'us saorsainn aig eaglais na h-Alba 's na h-uile seadh, ach nach feudadh an t-Ard-Sheanadh coinneachadh air eagal gu 'm biodh iad a' gabhail gnothuch ri riaghladh aimsireil na rioghachd. Agus anns na h-uile seadh, bha tomhas neo-àbhaisteach de shoirbheachadh 's an rioghachd. Ach a réir 's na bha de airgiod a' ruith feadh na dùthcha, bha iad ga mheas 'na chìs ro throm a bhi 'pàigheadh ceithir fichead mìle Punnd Sasunnach 's a bhliadhna, air son gach costas a bha 'n uachdaranachd a' tarruing. Dhùin Cromuel dorus na Pàrlamaid big aige féin air là àraidh, 's dh'fhuadaich e air falbh na buill uile 'chionn nach robh iad umhail gu leòir dha. Thug e oidhirp uair no dhà a rìs air Pàrlamaid a ghairm; ach fhuair e iad co easumhal do 'thoil féin 's a bha Tearlach ga 'm faotainn. Chuir e roimhe gnothuch a dheanamh de 'n easbhuidh; ach bha 'n gnothuch a' sìor dhol ni bu doirbhe, gus mu dheireadh an do thuit e fo chudthrom an uallaich. Bhàsaich e air an treas là de dhara mìos an fhoghair, 1658, 's an naoidheamh bliadhna deug thar dhà fhichead de 'aois. Bha Richard, a mhac, air 'ainmeachadh a réir tiomnaidh 'athar gu tighinn do 'n dreuchd as a dhéigh; ach fhuair e leithid de dhoirbheasan innte 's gu'n tug e suas i mu mheadhon an earraich 'an déigh sin. Rinn a bhràthair, Eanruic, a bha 'na riaghlair air Eirinn, an ni ceudna, 's dh' fhàgadh an

Stàite car greis mar luing gun stiùireadair, ach am fear a thogradh a' toirt tàmhaidh da h-ionnsuidh, agus am fear eil' a thogradh ga thilgeadh as àite.

---

## CAIB. XXXV.

### AN ATH-AISEAG.

B' E Lambert, fear de oifigich Chromueil, an neach bu ghniomhaich a measg chàich ann an atharrais air a mhaighstir a bh' aige roimhe. Cha robh a dhol a mach a' còrdadh ri Seanalair Monc. Chuir Monc an t-arm a bha fodha féin 'an uidheam gluasaid. Dh' iarr agus fhuair e o Ard-chomhairl' Alba pàigheadh shea miosan do 'chuid saighdearaibh. Ghabh e 'n sin air aghart thun na criche Sasunnaich; 's an uair a ràinig e amhainn *Tweed* aig àite ris an abrar am Fuarallt, bha Lambert aig a' Chaisteal Nomha a' tighinn 'na choinneamh gus a chumail air ais. Bha feachd Lambeirt dùbailt feachd an fhir eile. Thòisich Lambert air teachdairean a chur uaithe mu chumhachan sìth. Bha Monc ullamh gu éisdeachd, agus an ùine chur seachad. Cha robh pàigheadh cinnteach do 'n fhear eile mar bha dhasan. Mar a bha na cumhachan a' dol air aghart, 's an ùine 'dol seachad, bha na Sasunnaich a' fàs sgìth, mi-riaraicht' agus a' falbh. Ach ni bu mheasa na so uile, thàinig tuairisgeul thuige gu'n deachaidh an luchd-riaghladh a dh' fhàg e 'n Lunuinn troimhe chéile. B' éigin dol air ais gus an cur ceart. Bha Monc 'an Lunuinn air a shàil. Chuireadh Lambert am priosunn, 's b' éigin do gach neach eil' a bha 'gabhail gnothuch ri riaghladh iad fein thoirt as. Chuir Monc a mach fiadh-

achadh do na daoinibh a dh' fhuadaich Cromuel as a Phàrlamaid, iad a philltinn air an ais, agus an àite 'thogail 's an tigh, 's gu 'm biodh làn shaorsainn aca gu laghanna a dheanamh. Le ùghdarras na Pàrlamaid so, chuireadh mòran oifigeara 'us shaighdeara ceann-airceach air falbh; 's an déigh Reachdan eil' a dheanamh a bha iomchuidh aig an àm, sgaoil a Phàrlamaid i féin, aig an àm cheudna 'deanamh Achd gu'n coinnicheadh Pàrlamaid eil' air a' chuigeamh là fichead de'n ath mhios. B'i so a' Phàrlamaid Fhad' a choinnich fichead bliadhna roimhe sud.

2. Bha Tearlach 'sa' chùirt bheag a bha ga leantuinn glé fhurachair air ciod a bha tachairt 'am Breatunn. 'Nuair a choinnich a' Phàrlamaid ùr, bha litrichean air an cur fa 'n comhair o Thearlach a' tairgseadh maitheanais do na h-uil' air son gach olc a rinneadh air an teaghlach rioghail, agus làn shaorsainn coguis, agus gach gealladh maith eil' a mheas e feumail air son an aomadh gu 'thaobh féin. Bha cùmhnant uaigneach eil' air a dheanamh ri Seanalair Monc; na 'm biodh e dìleas do 'n rìgh aig an àm ud, gu 'm bitheadh e air a dheanamh 'na Dhiùc, agus 'na chomanndair air an arm Bhreatunnach. Cha robh air domhan na gheibheadh a mach roimhe so, co dhiù a bha Monc leis an rìgh no 'na 'aghaidh. Ach aon uair 's gu'n d' fhuair e so uile, bu ghille rìgh e da rìreadh. Bha 'Phàrlamaid, cha mhòr, aonsgeulach anns a bhi 'toirt breith gu'm bu chòir an rioghalachd ath-aiseag, agus co-shuidheachadh nan rioghachdan so a bhi 's na h-uile seadh mar bha e roimh bhàs Thearlaich I.

3. Chaidh Tearlach II. a steach do Lunuinn air an naoidheamh là fichead de cheud mhios an t-samhraidh, comh-ainm là a bhreith. Bha 'dhithis bhràithrean còmhladh ris,—Diùc Iorc, mu'n cluinnear fathast, agus Diùc Ghlouster, a bhàsaich òg. Ghabh na Lunuinnich ris gu subhach; agus an uair a chualas 'an Duneidin gu'n tàinig e gu rìgh-chaithir 'aithrichean, is beag nach deachaidh an sluagh air mhisg le aighear. Shuidhicheadh bòrd fada, còmhdaichte le nithibh mìls', agus fion air an t-sràid. Bha cothrom

aig a h-uile neach a thogradh a ghloinne lionadh gu deòch slàint' an righ agus a bhràthar, Diùc Iorc, òl. A chionn nach feudtadh gloinn' air an do chuireadh an onair a bhi 'g òl deoch slàint' an righ aisde chur gu feum sam bith eile, bha na h-uile fear òil a' sgailceadh a ghloinne ris a' chabhsair. Chaidh trì ceud dusan gloinne fhìona bhriseadh air an dòigh so. Bha iad a' bualadh chlag, 's a' deanamh gach gnè fhuaim eil' air an smuainicheadh iad. Ach Ah! a dhaoine simplidh, cha 'n fhada gus an toir Tearlach port eile dhuibh gus a chluich.

4. Thòisich obair an dioghaltais an Sasunn air na beòthaibh 's air na mairbh aig an robh làmh 'am bàs Thearlaich. Chaidh deichnear a chrochadh de na breitheamhnaibh leis an do dhìteadh e; chaidh corp Chromueil a thogail as an uaigh, agus a chrochadh ris a' ghréin; chaidh ceud corp eil' a thionndadh a mach as an uaighibh, 's an tilgeadh 'n an tòrr air muin a' chéile gun adhlacadh idir, 'an cladh Naomh Mairireit. Bha corp màthar Chromueil na 'm measg sin. Loisg an crochadair leabhraichean Mhiltoin agus leabhraichean Sheòrais Buchanainn, airson iad a bhi teagasg còir dhaoin' air a bhi saor o ain-tighearnas. Bha Alastair Henderson agus Seòras Gilleasbuig gniomhach' 'n an là ann an cur air aghaidh a' Chùmhnaint. Chaidh na h-ainmean aca sin a ghearradh a mach le sgeilbibh as na leacaibh suain a bh' air an uaighibh 'an Duneidin 's an Circaldi. Ma bha cuimhn' idir aig Tearlach air a' chaoimhneas a nochd Alba dha 'an toiseach a là, 's ann 'an rathad dioghaltais a dheanamh orra air son cuing no cumha chur air, ach a mhàin a thoil féin, 'na chleachdadh 's na bheachdaibh. Chaidh Iarl' Earra-Ghàeil suas do Lunuinn a dh' fhàilteachadh Thearlaich goirid an déigh dha tighinn do Shasunn. Chaidh a ghlacadh le òrdugh Thearlaich 's a dhruidеadh a stigh 'an Tùr Lunuinn mar phriosunach. Chaidh a rìs a chur air ais do Alba gu dol fo dheuchainn a bheath' a réir lagh na rioghachd sin. Bha deadh luchd-lagha Chromueil air an cur air falbh a nis, agus feadhainn eile 'n an àit', a réir cridhe Thear-

laich 's a luchd-comhairle. B'e Earra-Ghàel aon de na h-àrd-mhaithibh bu ro fhiachail 'an Alba 'na là. Cha robh coire sam bith dha, ach naimhdeas guineach a bhi aig Tearlach dha air son cronachadh dìleas a thug an t-Iarla dha, 'n uair a bha e'n Alba deich bliadhna roimhe sud. Dhìt seirbhisich Thearlaich 'an Alba Earra-Ghàel gu bàs, leis a cheann a chur dheth. Cha robh leth-sgeul ac' air son sin a dheanamh ach gu'n d' aontaich e le riaghladh Chromueil air an rioghachd. Co nach ròbh ciontach dheth so? Bha làmh Sheanalair Monc, a nis Diùc Albemerl, 'am bàs Earra-Ghàeil. Chuir an duin' amhaidh, fuar-chridheach ud, litrichean a nuas á Lununinn thun an luchd-lagha, a fhuair e o Earra-Ghàel, 'n uair a bha e féin 'na riaghlair air Alb', anns an robh 'n t-Iarl' a moladh tighearnais Chromueil. 'S ann air na bha 's na litrichibh so a bhonntaich an luchd-dìtidh binn bàis an Iarla. Thuirt e gu 'm b' urrainn e bàsachadh mar Ròmhanach, ach gu'm bu roghnuiche leis bàsachadh mar chriosduidh. B' esan an ceud neach a dh' fhuiling 'an Alb' o dhioghaltas Thearlaich. B'e Mr Seumas Guthri, Ministeir Shruileidh, an ath neach. Sgriobh esan leabhran beag an aghaidh thruaillidheachdan an là. Air son an leabhair sin chaidh a dhìteadh gu bhi air a chrochadh. Shearmonaich e fad uair a thìm thar mullach na croiche, do 'n t-sluagh a thionail a dh' fhaicinn an t-seallaidh, co òrdail 's ged a bhiodh e 'na chùbaid féin 'an Sruileadh. 'N uair a bha e gu bhi air a thilgeadh a steach do 'n t-siorruidheachd, thog e suas an nèipicin geal o 'aghaidh 's ghlaodh e mach, "Na Cùmhnantan, na Cùmhnantan, bithidh iad fathast na 'm beothachadh do Alba."

5. An uair a thug Tearlach 's a luchd-comhairle, dearbhadh mar so air gu'm b' urrainn iad fuil a dhòirteadh, 's gu 'n deanadh iad sin an uair a chitheadh iad iomchuidh, bha iad 'an dùil gu 'm feudadh iad an rian eaglaiseach a bh' aca 's an amharc a thaobh Alba thoirt air lom; b' e sin an eaglais Chléireach a chur sìos, agus an eaglais Easbuigeach a chur suas na h-àite. Fhuair e Pàrlamaid Shasuinn gu Reachd a dheanamh leis am feumadh na h-uile

ministear 's an rioghachd a bhi air an comh-chumadh ri dòighibh nan easbuigean. Thug an Reachd so air dà mhìle ministear aig an robh coimhthional 'an eaglais stéidhichte na dùthcha ud, an àitean 's am beòlaind a thréigsinn. Bha cumhachd nan easbuigean air a briseadh gu h-iomlan 's an tìr ud, o thoisich a' Chogaidh Shiobhalt, 's bha 'n sluagh, gu coitchionn air tighinn gu bhi leantuinn dhòighean na h-eaglais Cléirich, no Independents. Ach ged a chunnaic Tearlach 's a chùirteirean gu'm bu roghnuiche, le mòran eadhon 'an Sasunn am beòlaind a leigeadh seachad na bhi de 'n eaglais easbuigich, rùnaich iad dol air aghart leis an ainneart cheudn' 'an Alba. Bha eaglais na h-Alb' air aon de a cuid ministeirean féin a chur suas do Lunuinn goirid an déigh do Sheanalair Monc a dhol an sin, gu bhi furachar mu atharrachadh sam bith a bhiodh luchd riaghlaidh a' faicinn iomchuidh a' dheanamh a thaobh eaglais na h-Alba. B'e Seumas Sharp, ainm an fhir-ionaid a chuir an eaglais gu tùr na faire 's an àm ud. 'N uair a thuig Sharp gu'n robh an rìgh air tì tighinn air ais do Lunuinn, chaidh e gu choinneachadh. 'S e bun a bh' ann, 'an àite Seumas a bhi Sharp* mu'n ghnothuch a dh' earb an eaglais ris, 's ann a thionndaidh e mach a bhi Sharp mu àrdachadh saoghalt' fhaotainn dha féin. Thàinig e féin 's an rìgh gu còrdadh mu 'n easbuigeachd ath-aiseag do Alba; agus thug an rìgh dha, 's ghabh esan a bhi 'na Ard-easbuig Chill-Rìmhinn, no 'na Phriomhair air Alba gu h-iomlan. Bu mhòr an togail so, ma 's togail a bh' ann; agus ma's tuiteam, bu mhòr an tuiteam. Their sgriobhadairean, Iudas na h-eaglais ri Sharp. Gun teagamh reic e 'n eaglais 's an deachaidh a thogail suas; agus cha bu bheag an greadhnachas talmhaidh a fhuair e mar a phrìs. Goirid an déigh do 'n duine mhòr so sealbh a ghabhail air Cill-Rìmhinn, chaidh seisear easbuigean eil' a choisrigeadh agus le mòr ghreadhnachas an cur a steach 'n an àite. B' e 'n ath cheum na ministeirean a thoirt gu ùmhlachd do Mhorairibh na h-eaglais. Thàinig òrd-

* Geur.

ugh a mach o'n Ard Chomhairle, a' sparradh air na h-uile ministeir iad a fhrithealadh nan coinneamhan a bhiodh aig na h-easbuigibh 'n an cuairtibh. Cha do chuir na ministeirean suim 's an òrdugh ud. Dh'fhuadaich an Ard-Chomhairl' an sin na h-uile ministear nach do ghabh an comhairl' air falbh as an tighibh còmhnuidh, agus o'n coimhthionalaibh. Leis an sguabaig so bha ceithir cheud cùbaid air am fàgail falamh feadh Alba. B'e 'n ath cheum a nis na cùbaidean 's na coimhthionalan a lionadh suas. Agus o nach faighteadh daoin' aig an robh coguis a lionadh suas iad, b' éigin an lionadh le daoinibh gun choguis. Tha fear de na h-easbuigean féin a' sgrìobhadh gu'm b' iad na *curates* a chuireadh a steach 'an àite nam ministeirean a leig dhiubh am beòlaind, na creutairean bu truaighe de'n t-sluagh uile. Cha 'n éisdeadh na coimhthionalan riu so. Bhiodh iad a' dol do na monaidhibh 's do àitibh uaigneach eil' a dh'éisdeachd nam ministeirean a chuireadh air falbh. 'S a' bhliadhna 1663, fhuair na h-easbuigean Achd air a dhaingeachadh, leis an robh gach duin' air éigneachadh gu eaglais na sgìreachd d'am buineadh e 'fhrithealadh. Bha rola le ainm muinntir na sgìreachd aig a' *churate,* a bha e gairm an déigh na searmoin, mar a dheanadh maighstir-sgoile, 's bha ùmhladh mòr ga chur air na h-uile nach freagradh 'ainm. Bha saighdeara ga'n cur air chairtealaibh thuige gus am pàigheadh e 'n t-suim a leagadh air; agus bha mòran theaghlaichean air an toirt gu bochdainn le so. Bha mòran de thaobh siar Alb' air a chreachadh leis na saighdearaibh mar gu'm bu dùthaich a thugadh a mach leis a' chlaidheamh a bh' ann. Theirteadh Lion Tarruing nan Easbuigean ris an Achd dhubh ud.

6. Ged a shaoileadh duine gu'n robh sud cruaidh gu leòir, bha e ro las le Sharp. Rinn e gearan ri cùirt an rìgh air son co mall 's a bha Ard-Chomhairl' Alb' ann a bhi peanasachadh na muinntir a bha tréigsinn eaglaisean an sgìreachd. Fhuair e le sin an ni a bha e 'g iarraidh, cead o'n rìgh cùirt a chur air chois 'an Alba, coslach ris an *Inquisition,* no cùirt dhiabhluidh nam Pàpanách. B'e

Ard-easbuig Sharp féin ceann-suidhe na cùirt so. Bha cothrom aig buill na cùirt air an toil féin a dheanamh. Dh'fheumadh gach trùpair 's gach earraid a bhi umhal doibh; feumaidh iad uil' a dhol far an iarr Sharp orra, agus ni sam bith a dheanamh a dh' òrduicheas e dhoibh. Tha cumhachd aig an Iudas so, neach sam bith is àill leis a ghairm gu a chùirt, 's peanas sam bith is àill leis a' leagadh air, 's cha ruig e leas leth-sgeul no dionadh a ghabhail o neach sam bith ach mar thogras e. 'S i 'n fhòirneart a bha Sharp air ceann na cùirte so a' cleachdadh air gach bochd 'us beartach, sean 'us òg a bha 'tuiteam 'na làmhaibh, a dh' aobharaich an ni ris an abrar 'an eachdraidh Alb', a' Gheur-leanmhuinn.

---

## CAIB. XXXVI.

### A' GHEUR-LEANMHUINN.

'An toiseach a' gheamhraidh 1664 thàinig ceathrar de 'n mhuinntir a bh' air teicheadh do na beanntaibh 'an Gallabhaigh a nuas a cheannach bìdh gu baile beag ris an abrar Dalraidh. Bha buidheann shaighdearan 'an sin, an déigh seann duin' a cheangal, agus a' bagradh a rùsgadh 's a chur air greideil dheirg theth, mur pàigheadh e ùmhladh na h-eaglais, ni nach b'urrainn e'dheanamh. Chaidh na falbhanaich sgìth ud 's an eadraigin, leòn iad fear de na saighdearan, 's le còmhnadh muinntir eil' a' bhaile dh' fhuadaich iad air falbh an luchd-fòireigin ud, 's shaor iad an seann duine. Thuig an fheadhainn a chuir an làmh 's a' ghniomh ud 'gu'm b' e 'n gliocas a nis seasamh ri chéile 's iad féin a dhionadh mar a b' urrainn iad. 'An uine ghoirid, thruich feadhainn eile do 'n ionnsuidh 's dh' fhàs

iad 'n an réisimeid; ach cha robh bheag sam bith de armachd 'n am measg. Mar bu trice, 's iad spealan air an deanamh dìreach a bh' aca. Bha Cornalair Uallas aca 'na cheannard. 'An dùil gu 'n éireadh an dùthaich leò, rùnaich iad an aghaidh a' chur air Duneidin gus an luchd-dùthch' a bh' air am foireigneadh a chur saor. Ach cha tug an sluagh gnùis sam bith dhoibh. 'S ann a dh' éirich baile Lìbhte gu seasamh 'n an aghaidh. Rinn iad air son pilltinn air ais an sin rathad cnuic Phentland. An déigh an sàrachadh a' coiseachd, stad iad aig àite ris an abrar Glasach Rullion. Rug Seanalair Dalsiel orr' an sin le arm an rìgh, agus a thrì uiread aige 's a bh' ann de na Cùmhnantaich. Ach sgìth 's mar bha an naoi ceud falbhanach ud, sheas iad gu iad féin a dhionadh mar a b' fhearr a b' urrainn iad. Ach 'n uair a dhorchaich an oidhche. theich a chuid mhòr dhiubh air falbh feadh na 'n cnoc—chaidh leth-cheud diubh a mharbhadh, agus rinneadh priosunaich do cheud eile dhiubh. Leig iad sin sios an armachd air chumha gu'm biodh am beatha air an caomhnadh. Ach coma air son a leithid sin a ghealladh. Chrochadh deichnear dhiubh air an aon chroich 'an Duneidin, agus cuig deug thar fhichead mu choinneamh an dorsan féin 'an àitibh fa leth de 'n dùthaich. Bha dithis de na priosunaich air an d' rinneadh peanas na Bòtuinn—inneal eagalach a thugadh as an Fhraing air son a bhi 'g éigneachadh dhaoine gu bhi brath na muinntir a b' aithne dhoibh a bhi briseadh aon sam bith de laghanna fuilteach an droch là ud. 'An déigh do'n chois a bhi air a cur 's an inneal so, bha geinn an déigh geinn air an slacadh sios leis a' chrochadair gus am biodh na cnàmhan air an spealgadh as a chéile. Rinneadh am peanas sin aig an àm so air Mac Neil, uachdaran Chòrsac, agus air Uisdean Mac Càil, searmonaich' òg. Chaidh Mac Càil a chrochadh an déigh peanas na Bòtuinn fhulang. Rinn e searmon do 'n luchd-amhairc aig bonn na croiche. Chomhdhuin e leis na briathraibh so. "Slàn leibh athair 's a mhàthair, a chàirdean 's a luchd-dàimh; slàn leibh a shaoghail agus uile shòlasan; slàn leibh a ghrian, a ghealach 's a reultan.

Di-bheatha Dia agus an t-Athair. Di-bheatha a Thighearn' Iosa mhilis. Di-bheatha Spioraid bheannuichte nan Gràs. Di-bheatha Glòir. Di-bheatha a' bheatha mhaireannach. Di-bheatha am bàs." Cha robh sùil thioram a làthair 'n uair a leig am Fiùdhalach so sios a bheatha. Lean geur-leanmhuinn thròm ré a' gheamhraidh sin uil' an aghaidh luchd-leanmhuinn a' chùmhnaint. Agus fhuair Morair Lauderdàil a bha 'na fhear-ionaid aig an rìgh 'an Alba, rian air Ard-easbuig Sharp agus na h-easbuigean eil' a chur a mach as a' Chomhairl' agus triùir de àrd-mhaithibh na tìr' a thoirt a steach do 'n Chomhairle còmhladh ris féin. Cha 'n 'eil e coslach gu'm bu chàirdean do 'n Chùmhnant an triùir sin, Morairean Thiughdail agus Chinn-Càrdin, agus Sir Raibeart Muireach; ach bha iad ni b' fhearr mar luchd-riaghlaidh na Sharp agus a bhuidheann. Fhad 's a ghléidh iad sin an àitean, bha lasachadh aig na Cùmhnantaich. Fhuaradh Reachd air a dhaingneachadh a' toirt maitheanais do na h-uil' a ghabh pàirt 's a' cheannairc mu dheireadh. Ach 's e bh' ann gnothuch mealltach. 'S ann aig an àm so a rinneadh an t-Achd ris an abrar *Indulgences.* Thàinig litir o'n rìgh 's a' bhliadhna, 1669 a' toirt ùghdarrais do 'n Chomhairle na ministeirean a leigeadh a steach do na h-eaglaisibh falamh. A mheud 's a ghabhadh cur a stigh o na h-easbuigibh, gu 'm faigheadh iad pàigheadh; a mheud 's nach gabhadh sin, gu 'm faigheadh iad tigh còmhnuidh agus glib, agus cothrom searmonachaidh. Rinn an Reachd so troimhe chéile mòr 's an eaglais, ni a bha beachd aig an rìgh a dheanadh e. Ach tre ais-innleachdaibh droch mhna, ban Iarla Dhisairt, thionndaidh Lauderdàil 'n an aghaidh sud, 's chaill iad an dreuchdan. Fhuair Sharp 's na h-easbuigean eile steach an sin, 's an ùine ghoirid thòisich a' gheur-leanmhuinn ni bu chruaidhe na bha i roimhe. Rinneadh laghan cruaidh' 'an aghaidh *Conventicles* no, Choinneamhan-Folchuidh. Ach an déigh gach ni cha tigeadh an sluagh a dh' éisdeachd a' *churate.* Bha ùmhlaidhean troma ga 'n cur air gach neach a gheibhteadh aig Coinneimh Fholchuidh. Bha iad a' deanamh an lagha ni bu chruaidhe

'an dùil gu'n cumadh sin air an ais an sluagh. Agus rinn e sin car tamuill 'n uair a rinneadh an Reachd fòirneartach ud—gu'n robh gach fear labhairt 's gach fear éisdeachd aig Coinneimh-Fholchuidh buailteach do pheanas sam bith a thogradh a' Chomhairl' a dheanamh air—gu 'm feumadh gach maighstir a sheirbhiseach a thoirt suas, agus gach uachdaran fearainn a chuid tuatha, air eagal iad féin a bhi buailteach do na h-aon pheanasaibh. Agus mar sin gach dàimh sam biodh daoine 'seasamh da chéile gu'm feumadh iad aon a chéile thoirt suas, agus nach feudtadh comhfhurtachd sam bith a chomh-pàirteachadh ri neach a bha ciontach de'n mhi-ghniomh ud, no comhluadar a chumail ris. Car tamuill bha mar gu'm b' eadh buaidh lagachaidh aige so air cuid de'n t-sluagh; agus tha luchd-eachdraidh ag ìnnseadh gu 'n robh iad mar 'n an tàmh 's a' bhliadhna 1676. Ach 'an déigh sin 's ann a neartaicheadh na nithe a 'bha ullamh gu bàsachadh. 'S a' bhliadhna 1677 rinneadh peanas air seachd mìle deug pearsa, eadar ùmhladh 'us prìosun, 'us druideadh a mach o chàirdibh. Agus an uair a chunnaic Sharp 'us Lauderdàil nach robh sud uile ga 'n cumail o 'n Choinneimh, rinn iad ni bu truime an t-Achd, le chur ann gu 'm biodh càraid sam bith a bhiodh air am pòsadh, no neach a bheireadh a leanabh ri 'bhaisteadh do aon de na ministeiribh a chuireadh a mach, buailteach do 'n aon pheanas riu féin. Thàinig daoin' uaisl' o thaobh 's iar na dùthch' a' ghearan ri Lauderdàil air son co ro chruaidh 's a bha iad 'an déigh an Reachd a dheanamh. Ach 'an àite taiseachadh 's ann a rùisg fear-ionaid an rìgh a ghàirdean thun na h-uinnle, agus a' toirt buille do bhòrd na Comhairle le 'neart, mhionnaich e air ainm Iehòbhah gu'n co-éignicheadh esan iad gu iad féin a chur fo'n bhann ud. Ach cha b' fhada gus an d' fhuair am fear cuthaich so a mach gu'm feumadh e 'n dara cuid am bann a theannachadh fathast ni bu chruaidhe, no leigeadh as gu h-iomlan. B' e 'n ath char air an do smuainich a' Chomhairle gu 'm fiadhaicheadh iad na Gàeil a nuas thun na machrach gus na Goill a chreachadh. Bha aig an àm so

cuid de na tighearnaibh Gàelach an aghaidh, 's cuid air taobh eaglais nan easbuigean, mar a bha na Goill féin; 's ge b' e taobh sam bith a leanadh an ceann-cinnidh, bha 'n tuath mar bu trice ga leantuinn-san. Bha Camshronach Loch-Iall 'us mòran eile dhiubh air taobh an righ. Cha robh aca sin ach fead a leigeadh, 's bha 'n cuid daoin' aig an sàil. Thug oifigich nan Gàel orra a chreidsinn gu'n robh iad gu bhi air an treòrachadh an aghaidh muinntir a bha 'g éiridh 'an ceannairc 'an aghaidh an rìgh, 's ghealladh pailteas creiche dhoibh mar an tuarasdal. Chaidh deich mìle dhiubh thun na machrach a' bhliadhn' ud, 's choinnich gràinne shaighdearan Galld' iad aig Sruileadh; chuir iad an aghaidh air taobh 's iar na dùthcha, 's b' ioghnadh leò air fhad 's de 'm falbhadh iad, nach robh arm nan naimhdean idir ga 'n coinneachadh, ach an sluagh anns gach cearna de 'n dùthaich 'an ceann an gairmean laghail gu sìochail. Ach 'n uair a thuig na ceatharnaich ni b' fhearr an t-aobhar air son an tàinig iad, 's an cothrom a bha 'n lagh a 'toirt doibh, leum iad air a' chreich. Cha robh each, no mart, no caora, no gnè rud a ghabhadh iomain no giùlain, nach robh iad a' "togail." 'S e bha Sharp 's a chomh luchd comhairl' a' cunntadh gu 'n éireadh gach àrd 'us iosal 'an taobh 's iar na dùthcha 'an ceannairc 'an aghaidh an tighearnais, agus nach biodh dad ri 'dheanamh aca féin an sin ach leum air an cuid fearainn, 's a roinn eatorra féin 's an càirdean mar chitheadh iad iomchuidh. Tha luchd-eachdraidh ag innseadh gu'n robh iad gu h-achdaidh an déigh croinn a tharruing air cuid de 'n fhearann, mu'n do thuig iad nach freagradh an dòigh ud idir. Las spiorad sluaigh na rioghachd co mòr an aghaidh na Comhairle 's gu'n do thuig iad gu 'n robh iad féin 'an cunnart mòr, 's ghreas iad a ghairm air ais nan Gàel le ni 's mò de chabhaig na bh' orra a' cur air an tòir. Cha do mhair sgrìob nan Gàel ach dà mhios, ach tha air a ràdh gur co mòr an cruinneachadh a rinn iad 's gu'n do mheasadh sea mìle deug thar fhichead Punnd Sasunnach do 'n chall a rinn iad 'an Siorrachd Ara na h-aonar. Gun teagamh, bha 'n cuid féin aig na saighdearaibh

Gallda de 'n chreich, ach o 'n bha na Gàeil ainmeil air son ceatharnachd, 's ann orra-san a dh' fhàgadh tròmlach na coire. Ghiùlain Cùmhnantaich an taobh 's iar creachadh am maoin le luathghair, 's cha robh uiread de thoileachadh aig a' Chomhairle 's an ni a rinn iad 's gu'n do ghluais iad a' mhuinntir chreacht' ud gu ceannairc.

4. B' e 'n ath leum a thug Sharp as lagh fhaotainn deanta leis am biodh e ceadaichte do na h-uil' oifigeach airm neach air bith a chitheadh e dol no tighinn air ais o Choinneimh-Fholchuidh a mharbhadh air a' bhad, gun seisean no mòd, ged nach deanadh an t-oifigeach ach a shaoilsinn gur h-ann a' dol gu 'leithid de choinneimh a bha'n coigreach, no a' pilltinn uaipe. Bha 'n càmhal so ro mhòr air son na Comhairl' a bhi aon-inntinneach mu 'shlugadh. Ach fhuair Sharp an àireamh bu lionmhoire dhiubh air a thaobh. Bha Dreachd* de'n lagh so gu bhi air a chur suas do Lunuinn, air an t-seathamh là de cheud mhìos an t-samhraidh 1679, agus bha Sharp féin gu falbh suas aig an àm cheudn', air son an t-Achd a chuideachadh air aghart; ach roimh dha dol do Lunuinn chaidh e air ais do Chill-Rìmhinn air an dara là de 'n mhìos. Stad e 'n oidhche sin an tigh Chaiptin Setoin, fichead mìl' o Chill-Rìmhinn. Ghabh e air aghart air an ath mhaduinn, agus roimh mheadhon là thug buidheann a bh' air tòir Uilleim Carmìchael an aire dha. Bha Carmìchael so 'na earraid aig Sharp, a' ruith sìos agus suas a' glacadh nan Cùmhnantach 's na ceàrnaibh ud. Chaidh an naoinear mharcaichean ud gu gréim a dheanamh air an earraid, agus ni-eigin de pheanas a dheanamh air; ach chaidh e as uath' an là ud. An uair a bha iad a' dealachadh ri 'chéil' a' pilltinn dhachaidh fhuair iad sgeul gu 'n robh innealsiubhail an Ard-easbuig gu gabhail an rathad ud. An déigh beagan comh-labhairt 's e rùnaich an luchd tòrachd, ged a chaidh an ciontach beag as uatha, gu 'n tugadh iad làmh air a' chiont-

* Draft.

ach mhòr. Roghnuich iad fear Hacston gu bhi 'na cheannard orra 'deanamh *a' ghniomh*, 's gu'n tugadh iad uil' ùmhlachd dha. Dhiùlt esan. 'An sin chuir fear eile dhiubh, d'am b' ainm Burlaidh, spuirean ri 'each, a' glaodhaich ri 'chompanaich, "Leanaibh mise, 'dhaoin' uaisle." Bu charbad Lunuinneach inneal-siubhail an Ard-easbuig, 's bha e air a tharruing le sea eachaibh meanmnach. Bha e féin 's a nighean a stigh, 's a chuid sheirbhiseach a muigh a' marcachd 's a' greasadh nan each. 'N uair a chunncas a' bhuidheann ud a' dian mharcachd as an déigh, ghlaodh esan a mach ris an fhear-ghreasaidh, "Greas, Greas." Ach an déigh réis mhaith, rug na marcaichean air. Dh' aslaich e orr' a bheath' a' chaomhnadh 's gu'n caomhnadh esan am beatha-san, 's gu'n tugadh e airgiod dhoibh. Dh' aslaich iadsan air e dhol a dh' ùrnuigh, 's nach robh aig' ach beagan ùine. Cha deanadh esan sud, 's air dhoibh earalachadh gu a dhleasdanas car ghreis thug iad ionnsuidh air a mharbhadh a stigh 's a nighean ri 'thaobh; ach air dhoibh a thuigsinn nach robh e gu mòr air a lotadh thug iad a mach e, 's shàth gach fear dhiubh a chlaidheamh 'na chorp. Mharcaich iad an sin air falbh, a' glaodhaich ris na seirbhisich, "Togaibh leibh a nis 'ur sagart."

5. Ach ged a bha Sharp marbh bha e fathast a 'labhairt. Chuireadh an droch lagh a rinn esan suas do Lunuinn 's thàinig e air a ais le seul an rìgh ris, 's thòisich àm a chasgraidh a nis da rìreadh. Air a' cheud Sàbaid de'n ath mhios an déigh bàis an Ard-easbuig, bha Coinneamh-Fholchuidh aig àite ris an abrar Abhondàil, an iar air amhainn Chluaidh. Goirid an déigh do 'n t-seirbhis tòiseachadh loisg am fear-fair' an urchair a bha 'na ghunn' a dh' innseadh gu'n robh an nàmhaid a' dlùthachadh, 's ruith e féin thun a' choimhthionail. Tharruingeadh na daoin' armaichte 'mach air ball 'an òrdugh gu seasamh 'am féin dhion. Cha robh ann diubh ach mu dhà cheud gu leth. Ghluais a' chuid eile de 'n choimhthional gu àite tearuinte. Bha Cleabhars uaibhreach nan each, air cheann airm na tòrachd. Bha boglach domhain eatorra,

far an do choinnich iad. Thug Cleabhars òrdugh losgaidh an toiseach. Co luath 's a dh' fhairich na Cùmhnantaich gu 'n robh iad ri losgadh, ghrad thuit gach fear dhiubh air an talamh, ach 'am priobadh na sùl bha iad air an cosaibh, gun neach leònta, 's loisg iad làdach air trùpairibh Chleabhairs leis an robh iomadh diollaid air a falmhachadh. Cha do sheas an cath ùine sam bith. Theich Cleabhars féin dheth 'n àraich le 'each reubta, 's ged a bha còm an eich aige ga shlaodadh as a dhéigh, mharcaich e mìl' e air sgàth a bheatha féin. Chaidh dà fhichead de na naimhdean a mharbhadh, agus mòran a leònadh, 's a ghlacadh 'na 'm priosunaich. Cha do chaill na Cùmhnantaich ach seisear.

6. An déigh na buaidh so thòisich mòran a' sruthadh as gach àite de 'n dùthaich do 'n ionnsuidh. Thàinig iad gu bhi 'n an Coimhthional mòr anns an robh dlùth air cuig mìle comasach air armachd a ghiùlain. Thòisich cùirteirean an rìgh a nis a' smuaineachadh gu'm bu ghnothuch cudthromach e, 's chuir iad sios do Alba Diùc Mhonmouth, mac diolain do 'n rìgh, gus an t-arm a threòrachadh an aghaidh nan Cùmhnantach. 'An ceann thrì seachduinean an déigh là Dhruimclog,* bha coimhthional mòr eil' ag éisdeachd searmoin air monadh Hamiltoin, faisg air drochaid Bhotueil. Chunncas Diùc Mhonmouth a' tighinn air ceann an airm gu bualadh orra. Ghreas na Cùmhnantaich gu sealbh a ghabhail air an drochaid, 's an cumail gun dol thairis. Ach cha deachaidh ac' air sin a dheanamh fada. Bha cuig mìle deug duin' aig Monmouth, cha robh aca-san ach trian sin; 's cha robh luaidh' 'us fùdar gu leòr aca. Agus bha iad roinnte na measg féin. Theich iad air falbh o 'n drochaid, 's nuair a fhuair Monmouth a null, cha robh doirbheadas sam bith dha an ruaig a chur air na Cùmhnantaich. Cha robh ac' ach droch ceannard a bh' air e féin a chur 's an dreuchd gun iarraidh idir. 'N uair a dhlùthaich cunnart ris, thug e 'chasan leis. 'N uair a chunnaic na

* Ainm an àit' an do chuireadh am blàr.

daoine mar bha iad air am brath 's air an tréigsinn, leig iad sios an armachd, 's mar sin cha do dhòirteadh tuilleadh fola 's a' chath. Bha air a mheas gu 'n do thuit ceithir cheud ann uile. Rinneadh priosunaich dhiubh, 's thugadh 'n an càraidibh iad do Dhuneidin. Cha ghabhadh na prìosunan iad uile. Chuireadh cuig ceud deug a steach do Chladh eaglais Greyfriars, far an do chuir Alb' a h-ainm ris a' Chùmhnant dà fhichead bliadhna roimhe sud. Chumadh 'an sud iad ré chuig mìosan, gun fhasgath o fhuachd no theas, air an cumail beò le aran airce 's le uisg' airce. Leigeadh cuid diubh air falbh air dhoibh an ainm a chur ri bann nach togadh iad arm a choidhch 'an aghaidh an rìgh—thàrr cuid a bha eutrom, beothail, as, le leum feadh na h-oidhche seachad air gàradh a chlaidh. Mu mheadhon ceud mhios a' gheamhraidh, chuireadh dà cheud gu leth dhiubh air bòrd soithich an Lìbhte, gus an cur a dh' America, air son an reic mar thràillibh. 'N uair a bha iad a' dol seachad air Arcu, shéid a' ghaoth co mòr 's gu 'm b' éigin doibh dol a steach do loch beag. Mu mheadhon oidhche dh' éirich onfha mòr air an oirthir a thilg an soitheach gu tìr air sgeir far an do bhriseadh i. Bha na priosunaich fad na h-ùin' air an glasadh fo rùm. 'N uair a thuig iad ciod a bha gu tachairt, ghlaodh iad cothrom fhaotainn tighinn a mach. Ach thug a'bhrùid Caiptin a bh' orra teann òrdugh na bàird-dhoruis a bhi air an druideadh gus nach faigheadh aon diubh a mach. Ghearr na seòladairean an crann, 's rinn iad rian air faotainn thun na sgeir' air an drochaid chaoil sin; 'n uair a fhuair iadsan air tìr 's a sgoilt an soitheach, thàinig mu leth-cheud de na daoine thun a chlàir uachdair 's chaidh an tearnadh. Ach bhàthadh an dà cheud eile, le coire a' chaiptin, 's nan seòladairean.

7. Ged a chaill àireamh co mòr am beath' aig Drochaid Bhotueil, bha'n tighearnas a' gabhail creideis dhoibh féin air son nach robh iad co cruaidh 's a dh'fheudadh iad a bhi. Cha bu duine fuilteach Monmouth. Chaisg e 'chuid saighdearan mar a b' urrainn e o dhòirteadh fola 'an déigh do na Cùmhnantaich an airm a' leigeadh sìos. Agus le 'oidhirpibh-san rinneadh Reachd air son stad a chur air a'

gheur-leanmhuinn, ach tre naimhdeas nan easbuigean 'an Alb', agus Lauderdàil, a bha nis air a dheanamh 'na Dhiùc, bha 'n reachd so 'na litir mhairbh fhad 's a mhair e, agus 'an ùine ghoirid thuit e gu tur, agus thàinig a' gheur-leanmhuinn gu bhi ni b' fhuiltiche ré nan ochd bliadhn' an déigh sud na bha i riamh roimh' 'an Alba, no feudaidh e bhi, 'an rioghachd eil' air domhan. Phòs Diùc Lauderdàil ban-Iarla Dhisairt, 's bha sin mar gach ni eil' an aghaidh nan Cùmhnantach. B' aon de na boirionnaich gun nàir ise, 's a réir gnàths an t-seòrsa, bha i anabarrach caithteach; agus dh' fheumadh a spàinn a bhi 'n càl gach fir, gu a h-ana-measarrachd a chumail suas. Cha robh dreuchd àrd no iosal a bh' aig an Diùc ri bhàirigeadh, nach feumadh ise duais fhaotainn o neach a gheibheadh aon diubh sin. Bu droch là so da rìreadh. Gluaisidh gach aon taobh luchd an uilc, 'us togaidh iad an ceann, 'n uair a chuirear suas na daoine suarrach. An duine bu shuarraich' 'am Breatunn air a' chaithir, 's a' bhean bu mheasa 'an Alba ri riaghladh na tìre sin.

8. Ach co dhiùbh is ann ni b' fhearr no ni bu mheasa bhiodh nithe leis a' chaochladh, 's e rùnaich cùirtearan an rìgh gu 'n tigeadh Diùc Iorc, bràthair an rìgh, a nuas do Dhùneidin a riaghladh Alba thruaigh a bha nis air a h-an-riaghladh. Cha b' ann ni b' fhearr ach ni bu mheas' a chaidh nithe leis an Diùc a chur a làimh air an stiùir. Bu dù-Phàpanach Diùc Iorc; b' e sin an t-aobhar gu'n d' fhuadaicheadh do'n Olaind e 'n toiseach, agus 'an sin do Alba. Bha e bhi 'na Phàpanach a' meudachadh a naimhdeis do Chùmhnantaich Alba. Fhuair an riaghlair ùr so Reachd air a dheanamh, a réir am feumadh na h-uil' air am b' àill leò sin iarraidh, mionnachadh gu'm biodh e dìleas do Leabhar Aidmheil a' Chreidimh, mar air a dhaingneachadh le Pàrlamaid Alba, agus gu'n aidicheadh e làn ùmhlachd do'n rìgh 's na h-uile nithibh spioradail 'us aimsireil. Bha còir aig Iarl' Earra-Ghàeil suidhe 's an Ard-Chomhairl', agus mar aon de bhuill na Comhairle chuireadh air gu'm feumadh e na mionnan so thoirt. Thuirt an t-Iarla gu 'n

deanadh e sud anns co fad 's a bha n t-Achd comh-sheasmhach ris féin, agus a bha e comasach a dheanamh gun chall do eaglais Alba. Air son a' chùl-earalais so chuireadh 'an làimh e, 's fhuaradh air a dhìteadh e mar ciontach de àrd cheannairc, 's chaidh a ghlasadh a stigh 'an Caisteal Dhuneidin. Bha fios aige gu'n cuireadh iad gu bàs e mar a rinn iad air 'athair roimhe, agus mar sin ghabh e cothrom air teicheadh a mach as a' Chaisteal 'an cruth 's an àite fir-fritheal-aidh a dhalta. Bha ban-tighearnan 's an àm ud a' giùlan eàrradh fhada. Thug a' bhan-tighearn thapaidh so fear-frithealaidh a steach leatha do'n Chaisteal, a bha cumail suas a h-eàrraidh. Bha ceann an fhir so còmhdaichte le luideagaibh, mar gu'm biodh e air bith 'an sabaist. Dh'fhàg i 'm fear so 'an àit' an Iarla, 's thug i 'n t-Iarla mach 'na 'riochd. O'n bha 'n oidhch' air dorchachadh mu'n do phill i mach, fhuair i féin 's an t-Iarla seachad air gach geàrd gu sàbhailte. 'An tearc làithibh an déigh sin ràinig Iarla Earra-Ghàeil an Olaind gu tearuinte. Chaidh a chuid fearainn 's gach ni talmhaidh a bhuineadh dha a bhuileachadh air na tràillibh ud a bha umhal do phàirtidh an rìgh. Chuireadh airgiod ceann mòr air. Bha so 's a' bhliadhna 1681.

9. Goirid 'an déigh blàr Dhrochaid Bhotuel chuir Dòmhull Car-gille, ministeir co cliùiteach 's a bh' aig na Cùmhnantaich, gairm fhol-laiscach a mach feadh na dùthcha, gu'n robh iadsan 's na leanadh riu, uaithe so a mach, a' diùltadh na h-uil' ùmhlachd aimsireil co maith 'us spioradail do rìgh Tearlach 's d'a luchd-muinntir, 's gu'n robh iad ga iomsgaradh o chomunn nan Criosduidh. Bha cuid de na Cùmhnantaich nach rachadh co fada sud, a bheireadh ùmhlachd do'n rìgh 'an nithibh aimsireil. Agus bha mar so càirdean an aobhair air an roinn an aghaidh a chéile. Ach bha àireamh mòr de'n aon bheachd ri Cargille. B' esan agus Richard Camshron an dithis mhinisteirean a b' ainmeile de 'n fheadhainn a bha gu follais-each air an ruagadh o chnoc gu cnoc. Cha b' urrainn mòran diubh a bhi còmhladh ri chéil' uair sam bith fad na seachduin. Ach aig an àm an robh iad a' smuaineachadh gu'n robh tòir air Richard

Camshron, bha geàrd beag air thoirt dhà anns an robh trì fichead fear. Air maduinn an dara là fichead de mhios meadhonach an t-samhraidh 1680, thug bean an tigh' anns an robh e air an oidhche chur seachad uisge dha air son a làmhan 'us aghaidh ionnlad. 'An déigh a làmhan ionnlad thuirt e, "So an t-ionnlad mu dheireadh, feumaidh mi 'n glanadh, 's iomadh neach a chì iad." Air an là sin bha e féin 's a gheàrd air an cuairteachadh le réisimeid air an robh Brusach Earlshall 'na cheannard, aig àite ris an abrar Monadh Ara. Bha sea fichead saighdear 's an réisimeid so, mu choinneamh an trì fichead a bh'aig a' Chamshronach. 'N uair a thuig am ministeir duineil so gu'n robh an còmhrag gu bhi ann, rinn e ùrnuigh ghoirid, anns an do ghuidh e trì uairean, "an glàs a bhi air an caomhnadh, 's an t-abaich a bhi air an toirt air falbh." Thionndaidh e ri 'bhràthair an sin 's thuirt e ris, "Cogamaid a nis gu duineil thun na crìche." Chuir ceannard na buidhne bige so a chuid daoine 's an òrdugh a b' fhearr a b' urrainn e. Ach cha do sheas an còmhrag ro fhad' eadar iad 's na trùpairean. B' e 'n Camshronach féin aon de'n cheud fheadhainn a thuit. Mharbhadh ochdnar eile ri 'thaobh. Dh' fhuadaicheadh an fheadhainn eile do oisinn de'n bhoglach, anns nach faigheadh an eachraidh d' an ionnsuidh. Ghearradh an ceann 's na làmhan de'n Chamshronach, 's chuireadh air stobaibh iaruinn iad 'an caochladh àitibh de Dhuneidin. 'S iomadh duin' a chunnaic iad. Dìreach 'an ceann bliadhn' 'an déigh sin ghlacadh Dòmhull Cargille, 's thugadh do'n phrìosun e gu bhi air a chrochadh. An uair a bha e 'labhairt ris an t-sluagh thar fàradh na croiche bha òganach àraidh 'na sheasamh aig a bonn a measg an luchd éisdeachd. An uair a sguir Cargille a labhairt, 's a chuir e 'aghaidh air a' bhàs, thionndaidh an t-òganach so air falbh gu oisinn aonaranach, le cridhe tròm, goirt. B' e so Seumas Reinic, mu'n cluinnear fathast.

10. Aig an àm cheudn' an robh 'n fheadhainn bu ro dhéine de na Cùmhnantaich air an sealg, 's air an gearradh sìos mar so, bha 'chuid sin diubh bu mheasarra glé mhì-riaraichte le'n staid, agus a'

tuigsinn nach robh an tomhas de shìth a bha iad a' mealtuinn glé chinnteach. Sgaoil eagal mòr na measg an uair a chunnaic iad mar a thachair do Iarl' Earra-Ghàeil. Cheangail àireamh de na h-uaislibh iad féin ri chéil' ann ann comunn gus an cuid fearainn 'us eile reic, 's a dhol air imrich do America. Bha comunn saibhir 'an Lunuinn aig an robh còir-shealbh air sgrìob mhòr fearainn 'an America á Tuath, agus chuir na h-uaislean Albannach dithis no triùir uatha féin suas an sin a chòrdadh ri luchd-gnothuich a' chomuinn ud, gus na dh'fheumadh iad de fhearann a cheannach uatha. Air dhoibh sin a dhol a Lunuinn air cheann a' ghnothuich so, fhuair iad a mach gu'n robh cuid de mhaithibh Shasuinn ag ullachadh gu h-uaigneach air son éiridh 'an aghaidh ain-tighearnais an rìgh, agus a' chomh-éigneachadh gu bhi riaghladh a réir co-shuidheachaidh na rioghachd le dà Thigh na Pàrlamaid. Dh'aontaich na h-uaislean Albannach ri gnùis a thoirt do 'n bheachd so 'n an dùthaich féin. Leig iad seachad America aig an àm; ach mu 'n robh an t-innleachd abaich air son briseadh a mach, chaidh diùlanaich Shasuinn a bhrath le feadhainn aig an robh fios air a ghnothuch, agus a bha rùnachadh dol mòran ni b' fhaide na bha 's a' cheud bheachd,—a bha 'g iarraidh Tearlach agus a bhràthair a chur gu bàs 's an riaghladh a' ghabhail na 'n làmhaibh féin. Theirear ri so 's a Bheurla, *Rye House Plot.* Chuireadh Morair Rusal agus fear eile da' m b' ainm Sidne gu bàs 'an Sasunn air son 'an coimh-cheangail ri so; agus rinneadh grèim 'an Lunuinn air Mr Bàillidh Ierbhisud a chuireadh suas as Alba air son an aobhair a dh' ainmicheadh. An déigh mòran pianaidh a dheanamh air acham fàisgteadh a mach as ni-eigin mu dheighinn a chomh-luchd-dùthch' a thug gnùis do 'n chomh-fhoill ud, chuireadh air ais do Dhuneidin e gu dol fo bhreith an sin a réir lagh Alba. Aig an àm cheudna thòisich an luchd-riaghlaidh 'an Duneidin a' togail fàileidh cuid de àrd-mhaithibh na tìre, agus a' cur shaighdeara ga 'n glacadh gun fhios doibh. Bha cuid diubh air an glacadh, 's cuid eil'

a' faotainn rabhadh an tràth gu leòr gu teicheadh. Fhuair Morair Melbhil sanas tre chàirdeas an fhir do 'm b' éigin barantas a thoirt air son a chur an làimh. Bha buidheann eile shaighdearan aig a' cheart àm a' dol a' ghlacadh fiùdhalaich eil' da 'm b' ainm Sìr Pàruig Hume, uachdaran Pholairt. Stad iad aig tigh duin' uasail a gabhail ùrachaidh bìdh. Ged nach feudtadh foighneachd c' àit an robh iad a' dol, fhuair bean an tigh' a bha càirdeil do na Cùmhnantaich a mach gur h-ann air Caisteal Pholairt a bha'n aghaidh. Cha bu dàna leatha teachdair' a chur gu Sìr Pàruig a dh' innseadh dha gu'n robh cunnart ann, 's cha 'n fheudadh i litir a chur thuige; ach 's e rinn i giullan a chur tarsuinn a mhonaidh le paipeir gu Sìr Pàruig anns nach robh focal sgriobhta, ach iteag bheag air a lùbadh ann. Bha fios aig Sìr Pàruig roimhe sud gu'n robh e 'na chuspair fuatha do 'n luchd-riaghlaidh. Smuainich e nis gu'm bu ghlice dha falbh air sgéith taobh eigin. Cha robh ùin' ann gu ullachadh air son falbh fada, agus 's e rinn e 'chairtealan a thogail anns an uaimh 's an robh aithrichean air an adhlacadh. Fhuaradh leabaidh air a cur suas dha 's an talla dhorch sin, 's bha Griseal, a nighean bu shine 'dol do 'n chladh na h-aonar air mharbhan mheadhon oidhche, le biadh thuige. Bu nighean chuireadach i so aig an aois am feumadh i bhi mu'n àm ud. Tha cuid ga deanamh sea bliadhna dh' aois, 's cuid eil' a thrì uiread sin, ach cha b' urrainn gu'm biodh i barrachd air naoi no deich a thaobh an dòigh 's an robh i 'deanamh gnothuch puist eadar a h-athair 'us Mr Bàillidh 'am priosun Dhuneidin. Cha 'n fheudadh sgriobhadh a bhi ann; gheibhteadh rian air Griseal a chur a Dhuneidin; bhiodh i cluiche mu dhorus a phriosuin còmhladh ris a chloinn bhig eile. 'N uair a thigeadh fear a phriosuin a dh' fhosgladh an doruis, shleamhnaicheadh i steach air a shàil, mar le seòrsa de ioghnadh; dheanadh i seanachas ri Mr Bàillidh co ciallach ri 'seanmhair, 's bheireadh i teachdaireachd air ais uaithe gu h-athair. 'N uair a dh' fhalbh an tòrachd, fhuair Sìr Pàruig fàth air teicheadh do 'n Olaind; chaidh a theaghlach as a

dhéigh an sin, an déigh an creachadh de'n cuid shaoghalta; ach thàinig iad air an ais aig àm na saorsa, 's chaidh esan àrdachadh gu bhi 'na Iarla Mharchmont.

11. Goirid an déigh do Dhòmhull Cargille a bhi air a chur gu bàs thòisich na Cùmnantaich air coinneamhan uaigneach a chur air chois. Bha gun teagamh tòiseachadh ac' air a dheanamh roimhe sin; ach dhùblaich iad an oidhirpean mu'n àm so air a' mheud 's a bha 'n am fior chàirdibh do'n Chùmhnant aonadh ri chéile, gu h-àraidh a' mheud 's a bha deònach fulang air sgàth ainm 'us aobhair Chriosd. Bha iad anabarrach teann, faiciollach, 's na riaghailtibh a bh' ac' air son buill a ghabhail a steach do'n comunnaibh, air eagal gu'm biodh iad air an lionadh le brathadairibh. Anns a' bhliadhna 1683, bha còrr 'us ceithir fichead de na comuinn sin air feadh gach cearna de'n dùthaich, agus bha seachd no ochd de mhìltean air iad féin a cheangal riu. Ach bha iad a' sior dhol an lionmhoireachd na h-uile bliadhna gu àm tuiteam nan Stiùbhartach. Anns na cleachdaidhibh uaigneach a bh'aca bha roinn de'n ùin' air a caitheamh 'an dleasdanasaibh aoraidh, agus 'am fòghlum arm-chleas a' chogaidh. Bha comh-sgriobhadh a' dol air aghart eadar iad 'us mòran de chomunnaibh eil' air tìr-mòr na h-Eòrp', aig an robh comhfhulangas riu, gu h-àraidh Pròstanaich Hungari, na Ualdensich, agus na h-Olaindich. Ach 's ann a' meudachadh a bha teas na h-àmhainn theinntich 's an robh iad air an tilgeadh. Bha na trì bliadhn' ud an déigh a' chéile, 1683, 1684-85, anabarrach fuilteach. 'S ann ris an dà bhliadhna so mu dheireadh a theirear *Am a' Mharbhaidh*, 'an eachdraidh Alba. Bha fuil air a dòirteadh gach là, anns an tigh, 's anns a' mhachair; fuil sheann daoine, 's dhaoin' òga; fuil sheana mhnathan, 's mhnathan òga. Cha robh cunntas ri ghabhail de na saighdearaibh air son na thogradh iad a chur gu bàs, agus anns an dòigh an togradh iad. Fhuaradh fear a' gabhail an rathaid agus Biobull aige 'na phòcaid; 's chaidh am peilear a chur ann. Rinneadh gréim air caileig a' giùlan Biobuill gu 'ban-mhaighstir; chaidh a crochadh. Chunnaic Cleabhars uaibh-

reach duine marcachd seachad air, ris an do ghlaodh e "stad." Cha tug an duin' an aire dha, 's cha do stad e. Thug Cleabhars òrdugh am peilear a chur ann. Fhuaradh a mach a rìs gu'n robh an duine co bodhar 's nach cluinneadh e guth. Fhuair an t-àrd-mhortair so féin ceathrar ag ùrnuigh 'an aon tigh faisg air amhainn Dhì; bu leòr sin. Thug e mach iad a lion duine s' duine, 's chaidh an cur fo bheul a ghunn' aig an dorus. Thàinig e air ais goirid an déigh sin, 's thug e ma 'n airidh an cuirp a bhi air an cladhach, 's air an tilgeadh a mach as an uaighibh. Aig àm na Bealltuinn 1685 chaidh Mairireat Nic Lachlainn, bantrach a bhi trì fichead 's a sea a dh' aois, agus Mairireat Uilson a cheangal ri dà phost 'an iochdar na tràghad, agus am fàgail 'an sud gus an do bhàthadh iad 'n uair a dh' éirich am muir.

Ach feudaidh gur h-e mortadh Iain Mhic'illeDhuinn Chnuic an t-sagairt, a thachair mu'n cuairt do'n àm so féin, ceud mhìos an t-samhraidh, 1685, gniomh co fuilteach 's anns an do chuir Cleabhars làmh riamh. Thàinig e gun fhios air an duine chneasda so 's e 'g obair le spaid 'an àit' eigin dlù do 'n tigh. Cha d' rinn e ach tearc mhionaidean a thoirt dha gu ùrnuigh, agus an sin am peilear a chur troimh' 'cheann le 'làimh féin, agus an sin grad thionndadh air falbh, a' glaodhaich ris a bhantraich bhochd, a shuidh gu deurach ri taobh a' chuirp, "ciod i do bharail a nis mu 'd' chéile." 'N uair a bha obair a' mharbhaidh air tighinn gu a làn àirde bha rìgh Tearlach air a sguabadh air falbh do 'n t-siorruidheachd le buille de 'n spad-thinneas, air an t-seathamh là de cheud mhìos an earraich 1685, anns a' cheathramh bliadhna deug thar an dà fhichead de 'aois. Dh' aidich e 'n eaglais Phàpanach air leabaidh a bhàis, 's dh' adhlaiceadh e réir nòis na h-eaglais sin.

# CAIB. XXXVII.

## TUITEAM AN TIGHE FHUILTICH.

B' E Seumas Diùc Iorc, bràthair bu shine Thearlaich, oighr' a' chrùin, a chionn nach d' fhàg esan duine cloinne dligheach. Bha teaghlach mòr aige de chloinn, diolain ma dh'fheudar teaghlach a radh ri 'n leithidibh sin. Bha seisear de na mic sin air an deanamh na 'n Diùcaibh, agus dithis nighean air an deanamh 'n am ban-Iarlaibh. Bha mòran 'an Sasunn leis am bu roghnuiche Diùc Mhonmouth, mac bu shine Thearlaich, a thighinn thun na caithreach a chionn e bhi 'na Phròstanach. Ach da 'n aindeoin sin, fhuair Diùc Iorc a bhi air a chrùnadh fo thiodail Seumas II. Shasuinn. Bha Seumas ag aideachadh a' chreidimh Phàpanaich iomadh bliadhna roimhe so. Thàinig e nis gu follaiseach gu bhi 'g aideachadh gu'n caitheadh e 'neart ag oidhirpeachadh Sasunn 'us Alb' iompachadh thun a chreidimh sin no gu'm bàsaicheadh e 's an oidhirp. Agus bha e co maith ri 'fhocal. Bhàsaich e féin 's a theaghlach, mar rìghibh, 's an oidhirp.

2. Cha d' rinn bàs rìgh Tearlaich lasachadh sam bith air fulangasaibh nan Cùmhnantach 'an Alba. B' ann an déigh sin a chuireadh gu bàs an fheadhainn a dh' ainmicheadh 'an deireadh a chaibdeil roimhe so. Bhàsaich Alastair Péden ris an abradh iad am Fàidh, an toiseach 1666. Bha esan air bith 'na mhinisteir 'an Gleann-Lus, agus chuireadh a mach e 'n uair a rùnaich rìgh Tearlach Easbuigeachd a chur suas 'an Alba. 'N uair a bha Péden a' fàgail na h-eaglais an déigh a shearmoin mu dheireadh, bhuail e dorus na cùbaid trì uairean leis a' Bhiobull, ag radh, "Aithneam dhuit 'an ainm mo mhaighstir nach fosgail thu ach do

neach a thig a steach mar thàinig mis' air an dorus." Thachair mar a dh' àithn Péden. Bha e féin ré dheich bliadhn' an déigh sin air an allaban. Bha e measg nan ceud mhinisteirean a thòisich air Coinneamh-Fholchuidh a chumail. Chaidh a ghlacadh ann an 1673 agus a chur 'na phriosunach do 'n sgeir mhara ris an abrar Bas, ré chuig bliadhna. Chuireadh an sin e féin 's a chompanaich air bòrd soithich do Lunuinn gus an cur air falbh a dh' America gus an reic mar thràillibh. Fhuair Péden 's a chompanaich an saorsainn 'an Lunuinn. Bha e riamh tuilleadh ré a bheatha, mar neach fo 'n choill eadar taobh 's iar Alba, 's taobh tuath Eirinn. 'Nuair a dh'fhairich e gu'n robh chrioch a' teanadh ris 's a' bhliadhna 1686, dh' iarr e gu Achanacloich, àit' a bhreith. Ach mar bha 'n tòir co teann air, cha 'n fhaigheadh e do thigh còmhnuidh idir. Bha e 's na h-uamhaibh. Bhàsaich e 'n tigh duin' uasail, 's chaidh adhlacadh gu h-uaigneach 'an tuaim teaghlaich Bhosueil. Ach 'an ceann shea seachduinean, fhuair na saighdearan a mach c' àit an robh e air adhlacadh, 's thog iad a chorp, 's chroch iad e air a chroich chumant' os ceann Chumnoc; dh' adhlaic iad an sin e aig bonn na croiche. Bha cladh na sgìreachd anns a' ghleann, aig bonn a chnuic air an robh a' chroich, ach 's ann a thòisich iad a nis ag adhlacadh far an robh corp Alastair Phédein an Fhàidh. Tha àit adhlacaidh na sgìreachd air a' chnoc sin gus an là 'n diugh.

3. Goirid an déigh do Sheumas tighinn thun na caithreach, agus a dheanamh aithnichte gu'n robh e rùnaicht' air a' Chreideamh Phàpanach a chur suas 'am Breatunn, rinn Diùc Mhonmouth agus Iarl' Earra-Ghàeil cuim ri chéile gu thighinn a nall as an Olaind, agus tòiseachadh a' togail dhaoine—an dara fear 'an taobh 's iar Shasuinn, 's am fear eil' an taobh 's iar Alba, gus an righ-chaithir a thilgeadh bun os ceann. Dh'éirich mu'n cuairt air cuig mìle le Monmouth; ach bha iad gu bochd air an armachadh, 's chaidh an cur sìos gu h-ath-ghoirid le arm an righ. Ghlacadh Monmouth féin 's chuireadh gu bàs e; 's chuireadh àireamh mòr de na dh'éirich leis gu bàs mar an ceudna. Thog an spiorad fuileachdach a thais-

bean Seumas aig an àm so, mòran fuath 'an aghaidh 'ain-tighearnais 'an Sasunn. Bha fios roimh làimh aig an luchd riaghlaidh 'an Alba gu'n robh Iarl' Earra-Ghàeil a' tighinn, 's chuir iad 'an làimh na h-uile duin' uasal de 'chinneadh ris am feudadh sùil a bhi aig' air son cuideachaidh. An uair a thàinig an t-Iarla 's a' chuideachd a lean e as an Olaind air tìr 'an taobh 's iar Alb', a measg a chuid tuatha féin, cha d' éirich ach ro thearc; ach chruinnich e eadar a dhà 's a trì mhìltean thall 's a bhos, 's chaidh e mach gu Galldachd 'an dùil gu'n éireadh Cùmhnantaich Ara, 's na dùthcha mu'n cuairt leis. Ach bha e air a chuairteachadh le arm an rìgh co mòr 's gu'm b' éigin da chuid dhaoine sgapadh mu'n d' fhuair e null air amhainn Chluaidh. Ghlacadh e féin 's thugadh a Dhuneidin 'na phrìosunach e, far an do chuireadh gu bàs e réir na binn a thugadh a mach 'na aghaidh an uair a theich e do'n Olaind.

4. Bha Seumas a nis, a réir coslais, air fhàgail gun nàmhaid a b' urrainn a thilgeadh air falbh thar an àit' àird air an robh e 'na shuidhe. Thàinig seòrsa de shàmhchar chunnartach air an t-sluagh aig an àm so feadh Bhreatuinn uile. Bha na Coinneamhan-Folchuidh 'an tomhas mòr air an cur sìos 'an Alba. Cha robh ministeir aig na Cùmhnantaich ach Seumas Reinic 'na aonar; ach bha na Comuinn uaigneach a' soirbheachadh. Bha Seumas agus a' chùirtearan, le sùil ris a' Chreideamh Phàpanach a neartachadh, an dòigh lagh a dheanamh a' toirt Ceadachadh do na h-uile luchd comh-bharail aoradh a dheanamh gu follaiseach a réir an dòigh féin, 's nach feudadh neach sam bith dragh a chur orra. Rinn e 'n lagh so 'an aghaidh toil Phàrlamaidean Shasuinn 'us Alba. Ged is ann air son nam Pàpanach a thugadh an Ceadachadh so an toiseach, 's ged a bha Seumas 'an dùil a thoirt o gach *Sect* eile 'n uair a bhiodh na Pàpanaich lionmhor, làidir, gu leòr; gidheadh bha e ruigsinn air eaglais Chléirich na h-Alba fhad 's a mhaireadh e. Bha cothrom aig a' mheud diubh sin 's a bha 'g aideachadh ùghdarrais an rìgh coinneachadh 'an Ard-sheanadh, 's bha iad ag ullachadh air son sin a dheanamh. Ach bha luchd nan Coinneamhan-

Folchuidh 'an taobh a muigh de'n Cheadachadh so. Bha gach fear labhairt 'us éisdeachd aig a leithid sin a dh' àite co buailteach do pheanas sam bith a chitheadh a' Chomhairl' iomchuidh 's a bha iad riamh roimhe sin. Bha, mar sin, an tòir air Seumas Reinic co geur 's a bha i roimhe. Bha airgiod ceann mòr air a chur air. Bha 'n t-òganach so anabarrach saothrachail, araon 'an searmonachadh 's an comh-sgriobhadh eadar na comunnaibh uaigneach. Bhiodh each luath-chosach ullamh fo shréin 's fo dhiollaid dlù dha, 'n uair a bhiodh e 'searmonachadh, a chum na'm faicteadh cunnart sam bith gu'm biodh e air a ghlacadh, nach biodh dad aig' ach leum 'na dhiollaid, 's car mu chnoc a thoirt do na trùpairibh bu luaith' a thigeadh ga ruagadh. 'N uair a bhiodh e 'na chodal bhiodh freiceadain air gach cnoc a' sealltuinn mu 'n tigeadh nàmhaid o thaobh sam bith. Bha e, mar so, coslach 'an sealladh dhaoine, gu'n deigheadh e as o mhì-run an luchd tòrachd, car ghreis. Ach b 'i toil an Ard-riaghlair gu'n seulaicheadh an t-òganach curanta so le 'fhuil na teagasgan a bha e 'toirt seachad. Chaidh e steach do Dhuneidin aig a' bhliadhn' ùir, 1688, gu *Protest* a chur an làmhaibh ceann-suidh' an Ard-Sheanaidh an aghaidh na cùirt eaglais sin, 's an aghaidh a' Cheadachaidh a chionn gu'n robh e neo-fhreagarrach ri nàdur a' Chùmhnaint fo an robh eaglais Chléireach Alb' an déigh i féin a chur. 'An déigh an gnothuch so a dheanamh, ghabh e null do Shiorrachd Fiofa, ach phill e Dhuneidin mu dheireadh a' mhios, agus chuir e seachad an oidhche an tigh fir Iain Locup, Camshronach de 'n fheadhainn bu teinne. Bu mharsant' an duine so, a bha déiligeadh 'am bathar Sasunnach; bha muinntir an Tigh Chusbainn an-amharusach gu'n robh e gabhail a steach nithe air nach do phàigh e cìs. Bha oifigear a' rannsachadh air son bathair de 'n t-seòrsa sin aig àm an aoraidh. Thuig e gu'n robh Reinic a làthair. Ghràdhaich e duais na h-eucorach; bha 'n t-airgiod ceann mòr. Chuairtich e 'n tigh deireadh oidhche le àireamh dhaoin' armaichte. 'N uair a thuig Reinic gu'n robh an tòir ann, theich e air dorus cùil. Ach rugadh air mu'n deachaidh e

ro fhada, 's thugadh air ais do'n tigh-gheard e. An déigh a chur fo dheuchainn a bheatha, 's fhaotainn ciontach de bhi 'g àicheadh ùghdarrais an rìgh 's e bhi teagasg nach bu chòir airgiod a phàigheadh gu saighdearan an rìgh a chumail suas, agus a' teagasg aig Coinneamhaibh-Folchuidh, puincean ris an do sheas e thun na criche; chaidh a chrochadh am Margadh an Fheòir air an t-seachdeamh là deug de cheud mhios an earraich, 1688.

5. Tha luchd eachdraidh beath' an òigfhir chliùitich so ag aithris gu'm b' esan an aon duine de na mairtirich mu thimchioll an robh eagal sam bith air na naimhdean a bheatha thoirt air falbh. Agus shaoileadh neach o'n dòigh 's am bheil iad ag aithris sin, gur h-ann o 'n tlachd a bh' aca de 'phearsa 's a dhòigh a dh' éirich e. Cha robh sin ach aon eilimeid 's a' ghnothuch. Bha atharrachadh mòr air a dheanamh a measg bhuill na Comhairle, 's a measg àrd luchd lagha na rioghachd aig an àm so. Bha Lauderdàil air fàbhar an rìgh a chall, 's bha Diùc Phuirt na ban-righ, a thàinig 'na àit' air tuiteam mar an ceudna, 's bha Iarla Pheirt, a thionndaidh 'na Phàpanach air àilghios an rìgh, 's an dreuchd a b' àird 'an Alba. Bha Sìr Seòras Mac Coinnich, a fhuair mar fhrith-ainm, Mac Coinnich Fuilteach, air call dreuchd Fir-tagraidh Alba, chionn nach robh e deònach air na laghan peanasach a chur sìos. Fhuair Sìr Seumas Stiùbhart an dreuchd. B' ann de na Camshronaich esan; ach gu 'n robh e ag aideachadh ùghdarrais an rìgh. Chaidh luchd lagh' eil' a ghairm de 'n mhuinntir a bha roimhe sud air am fòir-eigneadh. Cha robh tlachd aig aon sam bith dhiubh sin beatha 'thoirt air falbh ach na dh' fheumadh iad. Bha 'n fheadhainn a fhuair na dreuchdan so, co-ionann ris an fheadhainn a chaill iad, mì-riaraichte le dòigh an rìgh. Bha iad cinnteach nach b' fhada gus an tugadh e araon an dreuchdan 's am beatha uatha, mur aidicheadh iad an Creideamh Pàpanach. Cha robh feum a dhol thoirt comhairl' air rìgh Seumas. Bha e rùnaicht' air a' Chreideamh Phàpanach a chur suas 'am Breatunn mar a chuir Eanruic VIII. suas an creideamh Pròstanach, air ùgh-

darras féin. Chuir e seachd easbuigean Sasunnach na 'm priosunaich do Thùr Lunuinn, a chionn nach leughadh iad 'na 'n eaglaisibh féin Reachd a bha 'fosgladh an doruis do na Pàpanaich a dh' ionnsuidh gach dreuchd gus an òrduicheadh an rìgh iad. Bha, mar so, lionmhoireachd an t-sluaigh araon 'an Sasunn 's an Alb' air an gonadh 'n an spioradaibh leis a' chuthach a bh' air an rìgh gus an Creideamh Pàpanach a chur suas. Cha d' fhan beò de 'n teaghlach a rugadh do Sheumas ach dithis nighean—Màiri agus Anna. Bha 'n té bu shine dhiubh sin air mac peathar a h-athar, Uilleam, Prionns' Orange, a phòsadh. B' i bhan-phrionnsa so agus a companach, a réir coslais, oighreachan a' Chrùin Bhreatunnaich. Bha iad le chéile 'na 'm Pròstanaich. Bha Prionns' Uilleam 'na shaighdear co ainmeil 's a bha 'na latha. Bha iomadh de àrd mhaithibh Alba 's Shasuinn a' sgriobhadh thun a' Phrionns e thighinn a nall ga 'n saoradh o ain-tighearnas bhràthar a mhàthar agus athar céile. Bha Uilleam ag iarraidh orr' a bhi foighidneach, agus nach deigheadh ain-tighearnas an rìgh ni b' fhaide na bheatha féin, agus nach robh e coslach gu'm biodh sin ro fhada mar a bha e nis na leth sheann duine. Agus gun teagamh bha e 'meudachadh foighidin mhòran de àrd uaislibh Bhreatuinn fios a bhi aca gur h-ann mar sin a bha. Ach chaill iad araon am misneachd 's am foighidin gu h-iomlan, a thaobh furtachd fhaotainn air an dòigh ud, 'n uair a dh' aiseadadh a bhan-rìgh air leanabh mic air an deicheamh là de mhios meadhonach an t-samhraidh. Rinn na Pàpanaich gàir mhòr aoibhneis ri so, mar ni a fhuair iad tre eadarghuidhe na h-òigh Muire, 's Naomh eile na h-eaglais sin. Ach chaidh e air sheòl eile do na Pròstanaich. Cho-aontaich mòran de 'n mhuinntir a b' àird-inbhich ri dian fhiadhachadh a thoirt do Phrionns' Uilleam a nall gu rìgh-chaithir Bhreatuinn. Agus bha e 'na shaimpleir comharraicht' air ragaireachd dhaoin' anns a' mhearachd a' ghleidheadh 'n uair a thogras iad, an aghaidh gach dearbhadh a' bheirear dhoibh air a' chaochladh, gu 'n do sgaoil e feadh Bhreatuinn mar fhìrinn, gur e bha 'n sud naoidhean meallta

'chuireadh 'an leabaidh na ban-righ gu a thoirt a chreidsinn air an t-sluagh gu'm bu leatha féin e. Rinn an rìgh gu neo-ghlic mòran saothrach gus a dhearbhadh gu'm bi bhan-rìgh mà thair an leinibh. Cha ruigeadh e leas, bha 'n dearbhadh co soilleir 's nach iarradh e dearbhadh. Ach lean an sluagh air a' bheachd a thog iad féin a' ghleidheadh fhad 's a thogair iad.

6. Thuig Prionns' Orange a nis ma bha e gu crùn Bhreatuinn fhaotainn am feasd gu'm b' e so an t-àm, 's thòisich e air ullachachadh iomchuidh a dheanamh air son tighinn a nall air iarrtas an t-sluaigh. B' esan mac nighinn bu shine Thearlaich I., agus mar sin b' e 'n t-oighr' a b' fhaisg' air triùir chloinne rìgh Sheumais. An uair a fhuair an rìgh litir o 'fhear-ionaid 's an Olaind a' deanamh cinnteach dha gu'n robh am Prionns' a' tighinn a nall le feachd lìonmhor mara 's tìre, chaochail e snuadh, 's thuit an litir as a làimh. B' e 'n ath char a chuir e dheth sgrìobhaidhean a chur a mach a ghairm na Pàrlamaid cruinn mu thoiseach a' gheamhraidh, agus a h-uile car a rinn e fad na bliadhna gus a' Phàpanachd a thoirt a steach a mhilleadh, 's na h-easbuigean a chuir e do'n Tùr anns an t-samhradh a ghabhail mar a luchd-comhairle. Chruinnich e cuideachd arm mara 's tìre gu cur an aghaidh a' phrionnsa. Ach cha tug aon duine creideas dha air son treibhdhireis 's na nithibh sin. Chuir stoirm mhòr ghaoithe càbhlach a' Phrionns' air ais 's b' éigin da fuireach beagan làithean a' càradh a' challa 'rinneadh air na longaibh. Chuireadh a leithid de dhath air so do Sheumas 's gu'n do shaoil leis nach b' urrainn am Prionnsa seòladh tuilleadh, 's ghrad ghairm e air ais an sgrìobhadh a chuir e mach mu thimchioll na Pàrlamaid. Bha e soilleir do na h-uile gu'n robh Seumas mar bha e riamh, 's gu 'n robh an coslas maitheis a bha 'n sud mar neul na maidne. Ach sheòl am Prionns' an ceann beagan làithean le gaoith a bha fàbharrach dhasan, 's a' chum an càbhlach Sasunnach gun dol a mach 'na aghaidh. Bha ceud long chogaidh, agus cuig ceud soitheach eil' 'an càbhlach a' Phrionnsa. Bha cuig mìle deug saighdear

tir' aig', a measg an robh iomadh Breatunnach a bh' air fògradh 's an Olaind o'n ain-tighearnas a bh' aig a' bhaile. Thàinig e air tìr, gun neach a' cur 'n a aghaidh, 'an àite ris an abrar Tòrbaigh, 'an ceann an iar-dheas Shasuinn, air a' chuigeamh là fichead de cheud mhìos a' gheamhraidh. 'An tearc làithibh thòisich an sluagh agus an t-arm a' ruith gu 'bhrataich. Ruith a' bhan-phrionns', Anna, thuige mar an ceudn', a bh' air pòsadh mac do rìgh Lochluinn a deas, d'am b' ainm prionnsa Seòras. An uair a fhuair Seumas e fèin air a thréigsinn, theich e féin; ach ghlac iasgairean e 's thug iad air ais e, gun fhios cò a b' e. Dh' iarr e nis cothrom o 'n Phrionns' air a dhol gu ruig Rochester. Fhuair e cothrom. Chaidh e á Rochester do 'n Fhraing, far an robh a' bhan-righ 's am prionns' òg air teicheadh roimhe. Dh' fheudadh iad a nis a sheinn, "Thuit, thuit, 's cha 'n éirich an Tigh Fuil-teach." Cha robh sud ach beagan 'us sea mìosan an déigh do Sheumas Reinic a bheatha leigeadh sìos air son e bhi 'g àicheadh ùghdarrais an rìgh. Bha lionmhoireachd sluaigh Bhreatuinn a nis ciontach de'n dearbh ni air son an do leig an diùlanach ud sios a bheatha.

## CAIB. XXXVIII.

### UILLEAM III. AGUS MAIRI.

Theirear *Revolution*, no Righ-chuairt 1688 ris an atharrachadh a rinneadh a nis air crùn Bhreatuinn, a chionn gur h-ann 's a' bhliadhna sin a thàinig Prionns' Uilleam a nall, 's a theich Seumas air falbh. Ach 's ann air an treas là deug de cheud mhios an earraich, 1689, a chaidh Uilleam 'us Màiri éigheach mar rìgh 'us bhan-righ Bhreatuinn, 'n uair thàinig a Phàrlamaid gu bhi aon-inntinneach air an tiodal sin a bhuileachadh orr' araon. Cha d' rinneadh atharrachadh air Riaghladh Bhreatuinn 'an linn sam bith co cudthromach, agus 'an seadh àraidh co buannachdail ris an atharrachadh so. Cha b' e mhàin gu 'n robh aon rìgh air a thilgeadh a mach agus rìgh eil' air a ghabhail a steach; ach bha na h-uile lagh co-cheart a rinneadh 'an linnibh roimhe sud, agus a mhilleadh le ain-tighearnas nan rìghrinn a bh' ann ré a' cheud bliadhna mu dheireadh, air an ath-bheothachadh, 's air an cur 'an aon Chlàr, mar gu 'm b' eadh, ris an abair iad Cur an Céill Chòraichean. Agus gheall an rìgh gu sòluimte gu'n cumadh e suas na Còraichean ud, 'an nithibh spioradail 'us aimsireil, mu'n d' aontaich a' Phàrlamaid ri e bhi air a chrùnadh. B'e Uilleam an Treasamh an Tiodal fo an do chrùnadh e, air bhi do dhà Uilleam na 'n rìghribh air Sasunn roimhe.

2. Cha robh na h-Albannaich co buileach aon-inntinneach air gabhail ri Uilleam 's a bha na Sasunnaich. 'N uair a dh' fhairich rìgh Seumas an cunnart ag iadhadh uime féin, mu dheireadh an fhoghair, chuir e teann òrdugh thun an airm Albannaich greasad do Lunuinn. Cha robh ann diubh ach mu sheachd mìle. Bha

Seanalair Dùghlas, bràthair Dhiùc Phuirt na ban-righ, 'na àrd Cheannard air an armailt sin, agus Cleabhars 'na oifigeach a b' fhaisg air sin. Bha 'n Dùghlasach, gu h-uaigneach, càirdeach do Uilleam, agus bha e màrsail gu mall. An uair a ràinig iad Lunuinn, bha Seumas air call a mhisneachd, 's a chuid shaighdearan a' teicheadh gu bratach Uilleim. Thairg Cleabhars do Sheumas a thoirt air ais do Alba, mur robh e toileach cathachadh ri Uilleam 'an Sasunn, 's gu'n togadh esan armailt lionmhor dha. Bha Seumas deònach air sin a dheanamh, ach aig an dearbh àm fhuair e mach gu'n robh àireamh mòr Mhorairean 'us uaislean Albannach air tighinn a nios as an ceann féin a' dh' aslachadh air Uilleam riaghladh na rioghachd ud a ghabhail os làimh. Thuig Seumas an sin nach robh e tearuinte dha 'aghaidh a chur gu tuath. An déigh do 'n rìgh òrdugh a thoirt do 'n bheagan airm a lean ris iad a sgaoileadh, dh' fhan Cleabhars far an robh e car greis. 'N uair a chunnaic e Uilleam air lunn a bhi air a dheanamh 'na righ, dh' fhàg e'n t-arm, 's ruith e dhachaidh le deich marcaich fhichead mar gheard, a' rùnachadh gu'n deanadh e na b' urrainn e 'n Alba gus am bacadh o rìgh Uilleam a roghnuchadh. Air iarrtas nan uaislean a choinnich e 'an Lunuinn, chuir an rìgh fios a nuas do Dhuneidin air son Co-chruinn nan Stàitean Albannach a thional gus an roghuinn a thogradh iad féin a dheanamh. Chruinnich iad air a' cheathramh là deug de mhios meadhonach an earraich. Bha Cleabhars agus luchd-leanmhuinn eil' an t-seann rìgh a' deanamh mòran gleadhraich an toiseach. Ach chaidh Diùc Hamiltoin, a bha càirdeach do 'n Rìgh-chuairt a roghnuchadh mar Cheannsuidh' a' Cho-chruinn. Bha càirdean rìgh Uilleim a' fàs co lionmhor 's nach robh 'n taobh eil' a' faotainn aon phonc leò. Theirear Seumasaich ri càirdibh an t-seann rìgh 'an eachdraidh Alb,' agus 's ann fo 'n ainm sin a bhithear ga 'n luaidh an déigh so. Bu Sheumasach Diùc Gòrdon, a bha 'na cheannard air Caisteal Dhuneidin. 'N uair a bha na h-uile ni eil' a' dol 'an aghaidh nan Seumasach 's a' Cho-chruinn, bhagair iad gu'n tugadh iad air an

Diùc losgadh air a' bhaile. Bha mu 'n cuairt do naoi mìle de na Cùmhnantaich bu sheasmhaich' an déigh arm chleas a' chogaidh iunnsachadh 's na comunnaibh uaigneach a bh' ac' air feadh na dùthcha. Bha iad sin ullamh gu éiridh air taobh Uilleim co luath 's a gheibheadh iad an t-òrdugh. Thug an Co-chruinn fiadhachadh do réisimeid diubh sin tighinn a steach a Dhuneidin gu bhi mar gheard orra féin fhad 's a bhiodh iad 'na 'n suidhe. Thàinig iad gu h-uaigneach do'n bhail' an toiseach, 's bha iad 'an cleith 'an ionadaibh folchuidh. Ach 'n uair a dh' fhàs na Seumasaich bagarrach, nochd 's iad iad féin, 's ghabh iad sealbh air na sràidibh. 'S ann gu h-achdaidh fo dhion nan daoine so, nach feudadh ceann a thogail beagan mhiosan roimhe sud, a chuir Co-chruinn Alba rian air an rìgh 's a' bhan-righ a bhi air an roghnuchadh. Cha loisgeadh an Diùc air a' bhaile, 's chaill na Seumasaich am misneachd, 's dh' fhalbh gach fear a dh' ionnsuidh a thighe féin. Fhuair an Co-chruinn air aghart gu gasd an déigh do luchd na comhairc am fàgail, 's roghnuich iad gu h-aon-inntinneach Uilleam 'us Màiri air an aona là deug de threas mios an earraich gu rioghachadh air Alba. Chuir iad a nis ri chéil' am paipeir ris an abrar Tagar Chòraichean, anns an do chuir iad sios 'an òrdugh na nithe a bha mì-laghail 'an riaghladh nan rìghrean a bh' ann roimhe, agus a dh' fheumadh a bhi uil' air an coimhead an déigh so, na measg sin bha 'n Easbuigeachd air a cunntadh mar dhosguinn do-ghiùlanta. Gheall an righ 's a' bhan-righ gu sòluimte na Còraichean sin a dhionadh an Alb', araon 'an nithibh spioradail 'us aimsireil. Theirear Réiteachadh na Righ-chuairt ris a chomh-aontachadh so eadar an rìgh 'us sluagh na h-Alb' aig an àm ud.

3. Leis an Réiteachadh so thàinig a' phàirtidh a bha 'n iochdar roimhe gu bhi nis an uachdar, agus a' phàirtidh a bha 'n uachdar gu bhi 'n iochdar. Ach ghnàthaich a' mhuinntir ud a bh' air am fòirneartachadh ré ochd bliadhna fichead an lamh an uachdar a fhuair iad glé mheasarra. Bha rìgh Seumas an déigh tigh aoraidh agus Collaist Pàpanach a chur suas 'an lùchairt Holirud.

Thug àireamh maith de luchd-ceirde 's de bhalaich a' bhail' ionnsuidh air an lùchairt a ghlacadh, 's chaidh ac' air sin a dheanamh 'an déigh beagan cathachaidh ris na saighdearaibh a bha cumail freiceadan ann. Bhris 'us loisg iad na h-iomhaighean, 's gach ni eil' air an robh comharra na Pàpanachd, 's cha 'n fheudadh Collaist de'n t-seòrsa ud a bhi ann tuilleadh. Bha na *curates* a' criothnachadh air an son féin, mar a bha iad a' faicinn gu'n robh an eaglais air sgàth an d' rinneadh uiread de fhòirneart, 's air son an do dhòirteadh uiread de fhuil, a nis gu bhi air a cur sìos. Na'm faigheadh iad buill' airson buille, 's fiacail air son fiacla, bha, gun teagamh, aobhar aca. Bha iad mar bu trice, 'an aon dòigh no'n dòigh eile, 'n an coin luirg aig Cleabhars agus gach fear de sheòrs' 'an glacadh luchd nan Coinneamhan-Folchuidh. Cha d' fhuaradh riamh làn chinnt air an àireamh a dh'fhuiling ré nan ochd bliadhna fichead a mhair a' gheur-leanmhuinn; ach bha sgriobhairean an là féin ga chunntadh gu measarr' eadar ochd mìle deug 'us fichead mìl', a dh'fhuiling an creachadh, no'm prìosunachadh, no'n reic mar thràillibh 'an dùthchaibh céin, no leig sìos am beath' 's gach dòigh fa leth an robh iad air an gairm gu sin a dheanamh. Bha so an taobh a muigh dheth gach caighneachas 'us ùmhladh, 'us reubainn a rinneadh air luchd leanmhuinn nan Cùmhnantach, leis an robh iomadh cearna de'n dùthaich air an toirt gu bochduinn. Bha càirdean nan daoine sin agus cuid diubh féin anns gach sgìreachd air feadh na dùthcha; ach fuathach 's mar a bha 'n sluagh air an luchd tuarasdail dhìomhain ud, cha d' rinneadh ainneart sam bith air pearsa no air maoin aoin neach dhiubh. Thug an sluagh a mach do'n chladh no gu crois a' bhail' an *curate*, chuir iad an céill a lochdan da, thug iad dheth a chòta fraoidhneasach, suaicheantas a dhreuchd, reub 'us shaltair iad fo'n cosaibh e, dh'fhalbh iad leis an òlach gu iomall na sgìreachd 's thug iad a chead da, le rabhadh sòluimte gun e thighinn a steach air na crìochaibh ud tuilleadh. Chuireadh mu'n cuairt do cheithir cheud diubh a mach air an dòigh so; ach mar a bha 'n

eaglais gann de mhinistearan fhuair cuid diubh cothrom fuireach 'n an àitibh, air chumha gu'n aidicheadh iad an eaglais Chléireach. Cha tàinig air an ais ach mu thrì fichead de'n cheithir cheud a chuireadh a mach. Mhol an rìgh a' mheasarrachd so do'n eaglais aig an àm; ach 's call 's cha bu bhuannachd a bh' aic' air son a cathrannais.

4. An uair a theich Cleabhars á Duneidin, còmhladh ris na Seumasaich eile, dh' fhàg e fios aig Diùc Gòrdon an Caisteal a ghleidheadh 'an aobhar Sheumais, gus am faiceadh esan cuideachadh thuige. Thug e féin a' Ghaeltachd air, 's thòisich e air cruinneachadh dhaoine gu cogadh 'an aobhar a sheana mhaighstir. Bha na daoin' uaisl' a fhuair sealbh air fearann Earra-Ghàeil agus nan uachdaran eil' a chaidh a chreachadh, ro dheònach air éiridh leis. Chruinich e eadar ceithir 's cuig a mhìltean sluaigh air feadh nan garbh chrioch do 'n do gheall e mòran creiche mar an tuarasdal. Fhuair e àireamh cheudan á Eirinn còmhladh riu sin.* Ach bha na Gàeil a' leaghadh air falbh na 'm ficheadaibh 's na 'n ceudaibh leis an spréidh a bha coinneachadh riu. Co dhiù ghléidh e mu'n cuairt do thrì mìle dhiubh leis an robh e deanamh fuaim air feadh na dùthcha. Chuireadh Seanalair Mac Aoidh 'na aghaidh le trì no ceithir a mhìltean saighdear. Choinnich an dà armailt a chéil' 'an àite ris an abrar Coille-Chragaidh, faisg air Adhol, air an seachdamh là deug de mhios meadhonach an t-samhraidh. Chaill Mac Aoidh an là 's moran de chuid daoine, 's theich e féin gu Peirt. Ach thuit Cleabhars anns a' bhlàr sin 'an toiseach na buaidhe. Bha e sìneadh a làimh' a' toirt òrduigh, 's bhuail peilear e 'n toll na h-achlais, far nach robh 'n còta màilich ga dhionadh, 's bhàsaich e 'n là sin féin. Còmhladh risan bhàsaich dòchas nan Seumasach 'an Alba.

5. Ghabh fear Canon, a thàinig a nall air ceann nan Eireannach, an riaghladh an déigh Chleabhars; ach cha d' rinn e tapadh sam

* B' ann mu'n àm so a thàinig Colla Ciotach ainmeil á Eirinn.

bìth. Chuir na Camshronaich, a bh' air an cumail fo 'n choill gu beagan mhìosan roimhe sud, dà cheud deug fear air leth uatha féin gu dhol a chòmhnadh Sheanalair Mhic Aoidh. 'N uair a bha 'n réisimeid so air a mharsail do 'n Ghàeltachd rathad Dhun-Caillinn, thug Canon ionnsuidh air an gearradh as. Bha trì mìle fear aig Canon mu choinneamh aon réisimeid nan Camshronach. Ach dhìon na Camshronaich iad féin 'an tigh mòr le Marcus Adhoil, agus air taobh a stigh a' ghàraidh leis an robh e air a chuairteachadh, 's mar an ceudna air taobh a stigh gàraidh a' chlaidh leis an robh e air a chuairteachadh. Thug Canon le chuid Ghàel trì no ceithir de gharg ionnsuidhean air na Camshronaich fhuadachadh a mach á sud, ach bha iad mar a' bualadh an cinn ri creig—dh' fhuadaicheadh air an ais iad na h-uile turus. Chaill iad mòran dhaoine. Mu dheireadh thug iad thairis an gnothuch gu h-iomlan, 's bhuail na Camshronaich drum as an déigh mar ga 'n rotadh dhachaidh. B'e so deireadh na sabaist air sgàth Sheumais. Bha Diùc Gordon an déigh Caisteal Dhuneidin a lìbhrigeadh ceithir là roimh bhlàr Choille-Cragaidh, 's leis na nithibh so sguir na Seumasaich a thoirt ceann do thighearnas rìgh Uilleim 'an Alba.

6. Aig a' cheart àm 's an robh Co-chruinn nan Sàitean Albannach a' suidhe gus an crùn a shocrachadh air Uilleam 's air Màiri, bha rìgh Seumas an déigh pilltinn as an Fhraing le armailt a fhuair e o Lùthais XIV., rìgh na dùthcha sin, agus air tighinn do Eirinn, far an do ghabhadh ris gu h-aoibhneach leis a' chuid mhòr de shluagh na tìre sin, a bha nam Pàpanaich. Thriall e gu buadhach do Bhail'-àth-Cliath, àrd bhaile na h-Eirinn, choinnich e ris a' Phàrlamaid, 's rinn e gach lagh 'us reachd a thogair iad sin iarraidh, ann an cur sìos 's an creachadh nam Pròstanach, agus an cuid fearainn 'us eile thoirt do na Pàpanach. Ghabh rìoghachd Eirinn uile ris ach an cearna ris an abrar Ulster, 'an taobh tuath na dùthcha. Chuir Seumas séisd ri Lunuinnderi, àrd bhaile na cearna sin. Ach dhìon an luchd àiteachadh iad féin gu duineil, gus an do chuir Uilleam Seanalair Circ a null, a

thogail na séisd. Thòisich aobhar Sheumais a dol air ais an sin. Chuir Uilleam mòran feachd a null an ath bhliadhna. Agus air a' cheud là de mhios deireannach an t-samhraidh, 1690, chuireadh blàr na Bòighne, eadar an dà armailt. Chaill Seumas an là, 's a mhisneachd leis an là, 's thug e 'chasan leis do'n Fhraing. Sheas na h-Eirionnaich a mach an déigh sin. Ach an taobh stigh de cheann bliadhna bha iad uil' air an ceannsachadh 's b' éigin doibh Uilleam 'us Màiri aideachadh mar an rìgh. Chaidh dà mhìle dheug Eirionnach a null do 'n Fhraing an déigh Sheumais. Bhàsaich Seumas 's an Fhraing anns a' bhliadhna 1701. Dh' fhàg e mac ud mu'n cualas cheana.

7. Bha nis na trì rioghachdan fo'n aon chrùn mar bha iad roimhe. Ach thachair nì no dhà 'an riaghladh Uilleim air Alb' a bha na'm meadhon air sluagh na dùthcha sin a thionndadh glé mhòr 'na aghaidh. B' e'n ceud nì dhiubh, sin ris an abrar Casgradh Ghlinn Comhann. Mar a bha cuid de na cinn-fheadhna Ghàelach, a bha na 'm Pàpanaich, fathast a' seasamh a mach o Uilleam 'us Màiri aideachadh, fhuair Iarla Bhraidalbainn fichead mìle Punnd Sasunnach o'n Ard-chomhairle gus a roinn a measg nan ceann-feadhna sin, agus an ùmhlachd do 'n rìgh a cheannach. Ma 's fior na sgeòil, rinn an t-Iarla roinn Mhurchaidh 'us Fhearchair air an airgiod. Co-dhiù thàinig na Gàeil gu bhi sàmhach. Ach bha Mac Dhòmhnuill Ghlinn Comhann 's a dhaoine an déigh creach a ghiùlan air falbh thar fearainn an Iarla. Chuir an t-Iarla fios gu Mac Dhòmhnuill gu'n robh e 'cumail aige féin, air son pàigheidh na creich' a' chuid sin de'n airgiod a bhuineadh dhasan fhaotainn; ach gu'm feumadh e'n rìgh aideachadh mar a rinn na cinn-fheadhn' eile a fhuair an t-airgiod. Cha ghabhadh Mac Dhòmhnuill sud; mur faigheadh e 'chuid de 'n airgiod, sheasadh e mach. Bha Reachd air a dhaingneachadh aig an àm cheudna leis a' Chomhairl' a réir òrduigh an rìgh gu'm feumadh na h-uile ceann-feadhna 's a' Ghàeltachd an ùmhlachd do rìgh Uilleam aideachadh air an

là mu dheireadh de 'n bhliadhna 1691, no roimhe sin, fo phéin teine 's claidheamh.

Thug na h-uile aon diubh ùmhlachd do'n reachd so roimh 'n àm shuidhichte, ach Mac Dhòmhnuill Ghlinn-Comhann. An uair a dh'aithnich esan gu'n robh e 'na aonar chaidh e fèin gu Gearasdon Inbherlòchaidh, gu ùmhlachd a thoirt do cheannard an daingnich sin. Dh' innis an ceannard dha nach robh ùghdarras aige-san gu sud a ghabhail, agus gu'm feumadh e dhol gu Siorraimh Inbheraoraidh, air son an gnothuch sòluimt' ud fhaotainn deanta. Leugh Mac Dhòmhnuill an t-eagal; 's ged a bha e 'na sheann duine, 's an talamh còmhdaichte le àirde nan crann de shneachda, ghreas e thun an t-Siorraimh. Bha 'n ceann là air dol seachad aon là; ach ghabh an Siorraimh ùmhlachadh an duine, 's thuirt e ris gu'n sgrìobhadh esan thun na Comhairl' a mhìneachadh aobhar na moille, 's nach b' eagal do Mhac Dhòmhnuill, 'S ann mar sud a bha. Chaidh Mac Dhòmhnuill dhachaidh, 's chaidh litir an t-Siorraimh a Dhuneidin; ach dh' fholuich Sìr Iain Dalrimpil, àrd Chleireach Alb' i, agus cha robh dearbhadh sam bith air gu'n d' ùmhlaich Mac Dhòmhnuill e féin. Bha Sìr Iain, 's an t-Iarla na 'm fior naimhdibh do Mhac Dhòmhnuill, agus 'an guaillibh a chéile, rùnaicht' air cur as da. Chuir iad a' bhreug fa chomhair an rìgh 's fhuair iad ùghdarras gus am peanas a chur an gniomh. Dh' earb iad so ri Caiptin Caimbeul a' bhuineadh do Earra-Ghàel. Gus an gnothuch a dheanamh furasda dhoibh féin ach da rìreadh ni bu mheasa, thàinig esan le àireamh shaighdearan do Ghleann Comhann dà sheachduin roimh dha 'n t-olc a dheanamh. Bha e air aoidheachd aig na Dòmhnullaich ré na h-ùine sin. Air maduinn an treas là deug de cheud mhìos an earraich thòisich obair a' mharbhadh. Chaidh ochd duine deug thar fhichead a mharbhadh a measg an robh seann Mhac Dhòmhnuill féin 's a bhean; bhàsaich mòran 's an t-sneachda 'n uair a thòisich an sluagh air teicheadh. Thug na saighdeara leò na ghabhadh iomain

'us giùlain de chreich—naoi ceud bò, ceithir cheud each, agus caoraich 'us gabhair gun àireamh. Bha so na ni co sgreataidh 's a thachair 'an àite sam bith; ach cha robh aig an rìgh ach a' chuid bu lugha de'n choire, ma bha sin féin aige. Agus cha leanadh coir' idir ris na'm bitheadh e air Sìr Iain 's an t-Iarl' a pheanasachadh mar a thoill iad. Thàrr dithis mhac 'Ic Iain as le'm beatha.

8. B' e 'nì eil' a dhùisg diomb 'am broilleach nan Albannach 'an aghaidh an rìgh, an dòigh 's an do laimhsich e iad ann an gnothuch Dharien. So an t-ainm a th' air a' bhràighe no 'n amhach chumhang a tha ceangal ceann a tuath 'us ceann a deas America ri chéile. Cha 'n 'eil ann ach mu astar là air leud. Bha iomadh ùr-threabhachas aig Sasunn 'an tiribh céin, o'n robh iad a' faotainn mòran buannachd le malairt. Cha 'n fheudadh na marsantan Albannach a bhi malairt ris na h-àitibh ud idir. Bha Darien air a mholadh do na h-Albannaich le fear Paterson, a bha eòlach 's na cearnaibh ud, mar àit' a bha freagarrach ri malairt taobh 's iar 's taobh 's ear dà cheann America. Thug àireamh mòr de uaislibh 's de cheannuichibh Alba gnùis do 'n bheachd so, 's chruinnich iad ceithir cheud mìle Punnd Sasunnach 'na measg féin, 's fhuaradh mòran eil' as an Olaind 'sá Lunuinn gus na h-uile costas a bha feumail gu tùineachas a dheanamh 's an àit' ud a phàigheadh. Gheall an rìgh gnùis a thoirt doibh 's a' ghnothuch, 's fhuair e Achd Pàrlamaid a' daingneachadh an còir air mìr de 'n fhearainn, agus malairt a dheanamh ris na dùthchaibh mu'n cuairt. Ach bha leithid de fharmad aig ceannuichibh Shasuinn ris na h-Albannaich air son an t-soirbheachadh air an robh eagal orr' a ruigeadh iad 's gu'n tug iad air an rìgh diùltadh gnùis a thoirt dha idir. Agus rinn na Spàinnich gearan an aghaidh nan Albannach a bhi tùineachadh 'an coimhearsnachd ùr-threabhachas leòsan. A lion cuid 'us cuid tharruing an rìgh air falbh o 'n ghnothuch gu h-iomlan. Chaidh àireamh mòr de luchd-imrich a null gu bail' a thogail 'an àite goireasach air an oirthir. 'N uair a dh' fhàs iad gann

a bhiadh, fhuair iad a mach nach reiceadh na dùthchannan a bha mu'n cuairt biadh riu. Fhuair an fheadhainn de eileanaibh nan Innsean a 's iar, agus a' chuid de stàitean tir-mòr America a bha fo uachdaranachd Shasuinn, òrdugh gun dad a reiceadh. Bhàsaich mòran diubh le plàigh a sgaoil na measg air a h-antromachadh le gainne. Sheòl àireamh shoithichean eil' á Lìbhte le ochd ceud deug duine, mu'n cualas ciod a bh' air tachairt do'n cheud chuideachd. Bha 'n gnothuch ni bu mheasa 'n uair a ràinig iad sin. Agus còmhladh ris gach olc eile 'thàinig armailt Spàinneach ga 'm fuadachadh air falbh, ag agairt còir air an àite, ged a bha'n tùineachas fad air falbh o Dhuneidin ùr, baile nan Albannach. B' éigin géilleadh do na Spàinnich, 's an t-àit' fhàgail aca. 'S e ro thearc dhiubh a thàinig air ais do Bhreatunn. Choisinn so mòran diomb do 'n rìgh 'an Alba 's thug e cus misneachd do na Seumasaich.

9. An uair a chaochail Seumas anns a' bhliadhna 1701, bha 'm prionns' òg a mhac tri bliadhna deug a dh' aois; agus thug rìgh na Frainge ma'n airidh e bhi air éigheach 'na rìgh Bhreatuinn fo'n tiodal Seumas III. Ghabh Pàrlamaid Shasuinn so co olc 's gu'n tug iad binn ceannaircich a mach 'an aghaidh a' phrionnsa 's a mhàthar; 's ghabh rìgh Uilleam a leithid de fheirg 's gu 'n d' ullaich e air son a dhol a chogadh ris an Fhrangach. Ach mu 'n d' fhuair e sin air a dheanamh, chaill e 'bheatha le tuiteam thar 'eich, no 'n t-each a thuiteam leis, air an ochdamh là de'n mhàirt, 1702, agus anns an dara bliadhna deug thar dhà fhichead de 'aois. Bha bhan-righ air bàsachadh cuig bliadhna roimhe so. Bha rìgh Uilleam cliùiteach 'na là air son a chomasaibh mar shaighdear; air son 'fhuath do gach uil' eucoir 'us fhòirneart; 's air son 'eud air taobh a' Chreidimh Phròstanaich. Bha e 'na inneal air mòran bacaidh a chur air na Cumhachdaibh Pàpanach feadh na Roinn-Eòrpa. Cha bu duine garbh 'am pearsa, no slàn e; ach bha e neo chumanta fad-sheallach, eadhon a measg phrionnsachan. Bha e fuar, fad as 'na ghnàths, ach anabarrach dealasach 'am blàr-

catha. Bha e 'na eilimid air ceann airm fo theine. Ri 'linn-san chuireadh air chois araon Banc Shasuinn agus Banc Alba; 's thòisicheadh air deanamh phaipeircan 'us iomadh ni eil' 'an Alba, a bha iad a' tarruing á dùthchaibh eile roimhe sin.

---

## CAIB. XXXIX.

### ANNA.—AN T-AONADH.

Cha robh duine cloinn' aig rìgh Uilleam, agus a réir Réiteachaidh na Rìgh-chuairt, thàinig a phiuthar-chéile, a' bhanphrionns' Anna, thun na caithreach. Bha i ochd bliadhna deug thar fhichead an uair a thòisich i 'rioghachadh. Lean i air a' chogadh ris an Fhrangach. Bha Diùc Mharlboruigh air ceann an airm, agus a' cosnadh ainm dha féin 's do Bhreatunn air son a ghaisge 's a shoirbheachaidh. An uair a bha 'n crùn air a shocrachadh air Anna, mur fàgadh rìgh Uilleam clann, bha teaghlach aic', ach bha 'n teaghlach air bàsachadh mu'n do thòisich i 'rioghachadh. Agus thug so air Pàrlamaid Shasuinn atharrachadh eile dheanamh a thaobh a' chrùin. Shuidhich iad an crùn air Sophia, ban-Electrach Hanobhair. Chaidh innseadh a chean 's an eachdraidh so gu'n do phòs a' bhan-phrionns' Ealasaid, nighean Sheumais VI. prionnsa na Palatin 's a' Ghearmailt. Bu nighean Sophia so do 'n bhan-phrionns', Ealasaid, agus mar sin b' ogh' i do Sheumas VI. Leis a' chrùn a shocrachadh air a' bhanphrionnsa so, 's air a teaghlach, a bha 'n am Pròstanaich, bha aig a' Phàrlamaid Shasunnaich 's an amharc na h-uile dòchas a ghearradh a mach o mhac Sheumais Stiùbhairt gu'm biodh e gu bràth

air aiseag gu rìgh-chaithir na rioghachd ud. Dhaingnich Pàrlamaid Shasuinn an Reachd so 's a' bhliadhna 1700.

2. Bha 'Phàrlamaid Albannach mu'n àm so air a roinn 'na trì pàirtidhibh. Bha 'cheud aon diubh sin air taobh na Rìgh-chuairt, agus theirteadh Uilleamaich riu ; bha pàirtidh eil' air taobh an rìgh a chuireadh air falbh, agus theirteadh Seumasaich riu; agus bha 'n treas pàirtidh, a réir an aideachaidh féin, a' seasamh a mach air son chòraichibh Alba mar air leth o Shasunn, agus theirteadh a' phàirtidh Dhùthchasach riu sin. Bha 'phàirtidh so mu dheireadh mar gu'm b' eadh a' cothromachadh na dhà eile, ga'n cumail gun dol ro fhada taobh seach taobh. Fo threòrachadh na buidhne so dhaingnich Pàrlamaid Alba Reachd ris an abrar Achd an Dìonaidh, leis an robh e air a shocrachadh nach biodh o sud a mach an aon duin' a' mealtuinn crùin Alba 's Shasuinn, ach air chumha gu'm biodh Alb' a' comhpàirteachadh 's na h-uile còir 'us sochair a bhuineadh do Shasunn, a thaobh malairt ri tìribh céin, agus gach ni beag 'us mòr eil', aig a' bhaile 's o 'n bhaile. Air chùl so, 's an coimhcheangal ris, dhaingnich iad Achd eil' a réir am feumadh na h-uile duine 's an rioghachd, a bha 'n aois sin a dheanamh, arm-chleas a' chogaidh iunnsachadh, a chum gu 'm biodh iad comasach air naimhdean sam bith a thigeadh orra, fad as no dlùth air làimh, a chumail air falbh.

3. Bha na Sasunnaich gu mòr air am feargachadh le Pàrlamaid Alba bhi co neo-eisimeileach, 's co dàna. Bha iad a' faicinn gu'm feudadh cunnart a bhi ann, na'n aonadh an treas buidheann ud a dh' ainmich sinn a dh' ionnsuidh taobh nan Seumasach, gu'n tigeadh am prionns' òg gu cùmhnantan feallsa 'dheanamh riu, a réir nòis nan Stiùbhartach, gu'm faigheadh e air ais gu caithir Alba, 's gu'm biodh sin 'na mhàthair aobhair air mòran dòirtidh fol' eadar an dà rioghachd. Ach feargach 's mar bhà na Sasunnaich, cha robh aobhar maith sam bith aca fathast air son a dhol a chogadh ri Alba. Cha d' rinn a' Phàrlamaid ach nì a bha dligheach 'us laghail dhi a dheanamh, 's nach robh còir no cumhachd aig riogh-

achd eile dhol a dh' fhaotainn coire dhi air a shon. 'S e bun a bh' ann gu'n do rùnaich a' Phàrlamaid Shasunnach, goirid an déigh do Anna tighinn thun a' chrùin, gu'm biodh an dà rioghachd gu dosgaraicht' air an aonadh ri chéile, cha 'n e mhàin fo 'n aon chrùn ach fo 'n aon lagh-thabhartachd mar an ceudna. Le saothair mhòr 'us costas nach bu bheag, fhuaradh cumhachdairean a chur air leth, deich thar fhichead air gach taobh, gu bonn réiteachaidh a shocrachadh eadar Alba 's Sasunn. Cha robh iad ach ro mhall a tighinn air aghart 's a 'cheud dol a mach. Smuainicheadh mu dheireadh gu'm bu luathaid a dh' fhalbhadh na cuibhleachan na 'n cuireadh a' bhan-rìgh féin an onair orra gu'n deidheadh i o àm gu h-àm ga 'n amharc. Chaidh i dhà no thrì uairean a shealltuinn orra; 's bha sin a' deanamh beagan greasaid orra. 'S e bha na cumhachdairean Albannach an toiseach ag iarraidh, ceangal cùmhnantach a bhi eadar an dà rìoghachd; tha sin a' ciallachadh gu'm biodh an aon neach a' rioghachadh os an ceann, 's gu'm biodh na h-aon chòrdaichean aca thaobh malairt, 's nan uile nithe eile, ri tìribh céin; ach gu 'm biodh a Pàrlamaid féin air leth aig gach rìoghachd, agus gu'm biodh na h-uile seòrsa cìs air an leagadh air gach rioghachd le 'Pàrlamaid féin. Cha 'n éisdeadh na Sasunnaich ri so; cha bhiodh iad riaraicht' ach leis an dà Phàrlamaid a bhi air an aonadh, agus a' Phàrlamaid Aonaicht' air a deanamh suas le buill á Sasunn 'us Alb' ann an cuimseachd fhreagarraich. 'S ann an so a bha 'n aon doirbheadas, mu 'n d' fhuaradh air a reiteachadh e. Bha suim mhòr airgid air a gealltuinn do Alba, ceithir cheud mìle Punnd Sasunnach, air son deanamh suas calldaich a dh' fhuiling i cheana, 's calldaich sam bith a dh' fhuilingeadh i air los an Aonaidh. Chaidh deich mìle fichead de 'n airgiod so a roinn a measg nan cumhachdairean. An déigh sin chuir iad uil' an ainm ris a' Bhann, ach Mr Locart, triath Chàrnath. Cha chuireadh esan ainm ris 's e beò.

4. B' ann mu mheadhon mìos deireannach an earraich, 1706, a shuidh na h-uaislean ud gus am Bann ainmeil so a chur ri chéile.

Thàinig iad a nuas leis a Dhuneidin mu mheadhon an fhoghair gus a chur fa chomhair Pàrlamaid Alba. Bha air a sholarachadh 's a' Bhann Aonaidh so gu'm biodh crùn Bhreatuinn air a shuidheachadh air a' bhan-phrionnsa Sophia agus a h-oighreachaibh; gu 'm biodh uil' iochdarana na Rìoghachd Aonaichte 'mealtuinn comhphàirteachd chòraichean 'us shochairean; gu'm biodh na laghannan a bhuineadh do 'chòir fhollaisich, gnothuch ri tìribh céin, 'us riaghladh sìobhalt', an aon nì anns an dà dhùthaich, agus gu'm biodh a h-eaglais Chléireach féin aig Alb,' agus a rian lagha féin 'an nithibh sìobhalta, 's an òrdugh bhailtean, agus a cùirtean ceartais féin; gu maireadh na h-uile dhreuchdan 'us thighearnasan oighreachail mar roimhe so; gu'n seasadh còraichean 'us sochairean nam Borgh Rìoghail 'an Alba gun bhriseadh sam bith; gu'n cuireadh Alba cuig buill 'us dà fhichead do 'n Phàrlamaid Aonaichte; gu'n gleidheadh a' Mhoraireachd Albannach na h-uile sochair eil'a bhuineadh do'n inbh,' ach gur h-ann aig a sea deug dhiubh a mhàin a bhiodh suidheachan 'an Tigh nam Morairean Breatunnach.

5. 'N uair a chualas 'an Alba mar chaidh an gnothuch, chaidh sluagh na dùthcha, cha mhòr gu h-iomlan, air bhoil le corruich. 'S e bha gu h-àraidh ga 'n cur air bhoil gu'n d' aontaich na Cumhachdairean ris a' Phàrlamaid a bhi air a cur as; agus bha e 'meudachadh an corruich co ro thearc 's a bha 'n àireamh a dh' fheudadh suidhe 's a' Phàrlamaid Aonaichte. Ach ged rinn na Cumhachdairean na rinn iad, dh' fheudadh a Phàrlamaid na h-uile ni a bh' ann a thilgeadh bun os ceann, 's gun ghnothuch a bhi aca ri Aonadh air na cumhachaibh ud, na 'm b'e sin an toil féin. Chruinnich a' Phàrlamaid air an treas là de mhìos deireannach an fhoghair gus na cumhachan aonaidh a thoirt fainear. Bha tional na Pàrlamaid, ris an robh muinntir Dhuneidin cleachdta o cheann co iomadh lìnn, a ghnàth greadhnach, sòluimte. Bha na Buill uile dol' air mharcachd o lùchairt Holirud gu tigh na Pàrlamaid, anns a bheil Cùirt an t-Seisein a' suidhe nis. Cha robh ann ach aon sràid dhìreach o 'h-iochdar gu 'h-uachdar. Luchd-ionaid nam Borgh Rioghail an tois-

each, dithis ri taobh a chéile; luchd-ionaid nan Siorrachdan an sin; nan déigh-san na Morairean 's na h-Iarlachan, 's an sin na Marcusan, 's na Diùcachan, le 'n gillibh frithealaidh a' coiseachd ri 'n taobh, a réir an inbhe; aon fhear dhiubh sin aig a' cheud dream; ochd aig an dream mu dheireadh; trombaidean a' seirm rompa; mòran shaighdearan cois 'us each a' cumail freiceadain air gach taobh de 'n t-sràid, agus réisimeid eachraidh a' marsail gu mall na 'n déigh. B'e so an turus mu dheireadh a mharcaich i, 's bha mar sin, cuimhne ni b' fhaid' aig a' ghinealach ud air. Thàinig sluagh na dùthcha 'n an treudaibh as gach ceàrna steach do 'n bhaile, gu bhi cluinntinn ciod an di-bheath' a bheireadh a' Phàrlamaid do na cumhachaibh aonaidh a thàinig á Sasunn. Thòisich Athchuingean no iarrtuis a' dòirteadh a steach as gach ceàrna 'n aghaidh an Aonaidh. Bha na Seumasaich 's a' Phàrlamaid air bhoil' an aghaidh an Aonaidh air son aobhair a tha furasd a thuigsinn. Bha na h-Uilleamaich, no Chuigse mar theirteadh riu, co dian sin air taobh an Aonaidh, le ro chus eagail roimh ni a bha na Seumasaich ag iarraidh. Ach bha 'n treas buidheann de 'n robh a' Phàrlamaid air a deanamh suas, air an robh a' Bhuidheann Ghuanach mar fhrith-ainm, a' feitheamh an fhàth, a' dh' fhaicinn ciod an car a ghabhadh nithe; ciod a bhiodh a chum am buannachd féin, agus mar theireadh iadsan, a chum buannachd na rìoghachd. Feudar a ràdh gu'n robh na meidhean aig a' Bhuidheinn so 'na 'n làimh. Na 'n leanadh iad a chéile, ghiùlaineadh iad a' phuinc ge b'e taobh gus an aomadh iad. Bha na Seumasaich ro dheònach air a' Bhuidheinn so aomadh do 'n ionnsuidh féin, ach cha robh ni aca bu treise na argumaidean gus an tarruing. Bha 'n taobh eile co ionann deònach air an aomadh do 'n ionnsuidh féin; agus mar bha fios aca gu'm feumadh iad nieigin bu bhuadhaiche na argumaidean a ghnàthachadh air son sin, chaidh còrdadh a dheanamh eadar ministeiribh a' chrùin 'an Alb' agus na Cumhachdairibh Sasunnach, leis an robh fichead mìle Punnd Sasunnach de 'n airgiod a bh' air a ghealltuinn do Alb' air a roinn a measg an àireamh ud de Bhuill na Pàrlamaid ris an abrar a'

Bhuidheann Ghuanach. 'N uair a fhuair na laochain so 'na 'm pòcaidibh dh' aom iad gu socair, dòigheil, gu taobh nan Uilleamach, 's cha robh moille sam bith tuilleadh gus a chur air an Aonadh air an taobhsan.

6. A measg na h-uil' Athchuing eil' a chuireadh do thigh na Pàrlamaid 'an aghaidh an Aonaidh, thàinig aon o Bhuidheann-cumhachd eaglais na h-Alb', anns an robh air iarraidh gu'n cuirteadh an aghaidh an Aonaidh a muigh 's a mach. B' e 'm bonn air an do thagair an eaglais 'an aghaidh an Aonaidh, agus an aon bhonn air an robh e dligheach dhi mar eaglais sin a dheanamh, a chionn gur h-ann air son cur 'an aghaidh riaghailtean na h-eaglais Sasunnaich a dh' fhuiling ise geur-leanmhuinn co fuilteach ré nan ochd bliadhna fichead roimh 'n Rìgh-chuairt, agus nach robh, a réir coslais, atharrachadh sam bith gu thighinn air luchd-riaghlaidh na h-eaglais sin, gu'n robh mòr aobhar eagail an uair a gheibheadh an lagh-thabhartachd Shasunnach còir air gnothuichean Alb' a riaghladh, gu'n deanadh iad fòirneart air an eaglais a bha co fad 'an aghaidh an dòigh 's am beachdan féin, agus aig nach biodh luchd-dìonaidh an aghaidh an fhòirneirt sin. Cha b' urrainn a Phàrlamaid gun fhaicinn nach robh aobhar imnigh air a' phuinc so. Bha àireamh maith de chàirdean aig an eaglais 's a' Phàrlamaid; agus mar bha fios aca sin gu 'n robh 'chuid bu lionmhoire de 'n t-sluagh co-cheangailte ris an eaglais, 's e rùnaich iad Achd as ùr a dheanamh, agus a bhiodh 'na phàirt de 'n Bhann-aonaidh, anns am biodh e air a chur sios 'an cainnt co làidir 's co soilleir 's a ghabhadh cleachdadh, gu'n robh an eaglais gu bhi air a seasamh 'na h-uile chòraichibh 'us shaorsainnibh 's na h-uile linn ri teachd mar a bha i aig an àm a ta làthair, agus gu'm biodh an t-Aonadh gu h-iomlan 'an crochadh ris a' Phàrlamaid Shasunnaich a dhaingneachadh an Achd so. An uair a chunnaic an eaglais gu'n d' rinn a' Phàrlamaid dìlseachd a nochdadh 's a' ghnothuch so, mar bu chòir, leig i dhi a bhi cur an aghaidh an Aonaidh; cha robh bonn tagraidh tuilleadh aice 'na aghaidh. Thàinig Pàrlamaid Shasuinn

gu còrdadh air a' phuinc so, 's air gach puinc eile fa leth 's a' Bhann; agus 'an déigh gach ni bhi air a réiteachadh eatorra, sgaoil a' Phàrlamaid Albannach, gun chruinneachadh tuilleadh, air an dara là fichead de'n Ghiblin, 1707.

7. Ged a bha 'n t-Aonadh air a dheanamh, 's a' Phàrlamaid Bhreatunnach a nis a' toirt a steach laghan air son na Rìoghachd Aonaichte, gidheadh lean sluagh Alb' air a bhi 'fuathachadh an Aonaidh co mòr 's a rinn iad riamh. Is co fad' a chaidh cuid mhòr de na Camshronaich le'm fuath do bhi air an aonadh ri Sasunn air na cumhachaibh a dh' ainmicheadh, 's gu'n do chòird iad ris na Seumasaich a chuideachadh gu mac an rìgh a thoirt as an Fhraing 's a chur air rìgh-chaithir Alba. Bha rìgh na Frainge 's an àm sin a' cogadh ri ceithir no cuig a rìoghachdan na Roinn-Eòrp' a bha 'n comhbhoinn 'na 'aghaidh. Bha Sasunn 's a' chomhbhoinn so, agus mòran de 'n arm Shasunnach air tir-mòr aig a' chogadh. Bha 'm Frangach 'na aonar agus gu mòr air a shàrachadh leò. 'S e smuainich e Seumas òg Stiùbhart a chur a nall do Alba le beagan armailt gu troimhe chéile thogail 'am Breatunn. Cha b' olc leis idir an Stiùbhartach a shoirbheachadh, ach 's e bu mhaith leis gu h-àraidh gu'm biodh ban-righ Anna air a h-èigneachadh gus a h-armailt a thoirt do Bhreatunn 's gu'n lagaicheadh sin cumhachd nan naimhdean a bha 'cathachadh ris féin. Theirteadh Chebhalier de St. George, ris a' Phrionnsa 's an Fhraing 's air feadh tir-mòr na h-Eòrpa; theireadh na Seumasaich Shasunnach, Seumas III. ris; theireadh na Seumasaich Albannach, Seumas VIII. ris. Bha e fichead bliadhna dh' aois a nis. Chuir rìgh na Frainge gu cabhagach ochd mìle saighdear air bòrd àireamh luingeas gu falbh do Alba le Seumas Stiùbhart. Chaidh Seumas féin air bòrd aon de na luingeis so, agus sheòl iad o àite ris an abrar Duncirc air an t-seachdamh là deug de'n Mhàirt, 1708. B'e so gun teagamh àm co fàbharrach do aobhar a phrionnsa sa bh' ann riamh roimhe sud no na dhéigh, a chionn na h-Albannaich a bhi air bhoil an aghaidh an Aonaidh Shasunnaich. Na 'm biodh am prionns' air faotainn air tìr 'an Alba bha àireamh

mòr sluaigh air éiridh leis. 'S e 's coslaiche gu'n robh iad air a chrùnadh 'na rìgh air Alba; oir cha 'n eil nì a dh' iarradh iad nach gealladh e aig a leithid a dh' àm, mar bu dual; agus a dh' aindeoin 's na thachair bha mòran diubh fathast co gòrach 's gu'n creideadh iad Stiùbhartach. Ach bha 'n Sasunnach 'na 'fhairbheanadh. Bha fios gu'n robh Seumas Stiùbhart a' tighinn, agus ciod an rathad. Fhuair an t-Admaral Frangach air aghart gu dòigheil gus an do ràinig e Caolas na Friù, mu choinneamh Lìbhte. Bha càbhlach Sasunnach air a shàil an sin, mòran a bu chumhachdaich na'n càbhlach Frangach. Gun urchair a chur á gunna tharruing e air falbh, 's ghreas e do Dhuncirc as an tàinig e, co luath 's a bheireadh gaoth e, a' fàgail te dheth 'chuid luingeas an làmhaibh an t-Sasunnaich a bha ga ruagadh. Mar so chriochnaich ceud oidhirp a' Phrionnsa.

7. Bhàsaich Prionnsa Seòras, fear-pòsda na ban-righ, air a' bhliadhna so, 's tha luchd-eachdraidh a' toirt faincar gu'n do thòisich a' bhan-righ a' chuid 's a' chuid a' tuiteam 'an cianalas. Cha 'n 'eil droch nithe sam bith air an aithris mu 'timchioll mar bhoirionnach; ach tha e air a thoirt fainear gu'n robh i ni bu fhreagarraich' air son inbhe ni b' ìsle 's an t-saoghal, na bhi 'na ban-righ. Cha robh a comasan inntinn co geur no co farsuing 's a dh' fheumadh neach 's an t-suidheachadh an robh ise. Thàinig i gu bhi 'sealltuinn air na nithibh a bha 'coinneachadh rithe ann am freasdal an Tighearna—a bantrachas, 's call a cloinne—mar bhreitheanais air son a' ghnùis a thug i do bhi 'fuadachadh a h-athar air falbh dheth 'n chaithir. Co dhiù bha i leigeadh oirre gu 'n robh na beachdan so aice. Agus air chùl so, 'us co-cheangailte ris, bha 'na beachd gu 'm b' e 'bràthair aiseag thun a' chrùin an aon dòigh 's am b' urrainn i dioladh a dheanamh air son na ceannairc de'n robh i ciontach. Cha ghabhadh i oirre sin a ràdh air a' cheann, air eagal nan Uilleamach, leis an robh i air a cuairteachadh—a' Chuigse, mar theirteadh riu, agus aig an robh làmh an uachdar 'an Sasunn aig an àm. Ach fhuaradh a mach a' chuid 's a' chuid gu'n robh i thaobh a bràthar mar bha Daibhidh a thaobh Absa-

loim, 'an cion air a thoirt air ais. Bha e nàdurra gu leòr do 'n bhan-righ barrachd gràidh a bhi aice d' a h-aon bhràthair na bhiodh aice do theaghlach peathar a seanar, air an do shocruich a' Phàrlamaid Bhreatunnach an crùn. Ged a bha fios maith aice nach robh sluagh Bhreatuinn a' dol idir a ghiùlan le rìgh Pàpanach a bhi riaghladh os an ceann, 's ni bu luaithe na dheanadh iad sin gu'm bu roghnaiche le lionmhoireachd an t-sluaigh a bhi gun rìgh idir; gidheadh bha 'h-aigneadh nàdurra d'a bràthair a' dol os ceann soluis a coguis agus a tuigse 's a' ghnothuch, gus mu dheireadh an tàinig i gu h-iomlan gu bhi air a toirt suas do 'n bheachd so, gu'm faighteadh a bràthair gu tighinn thun na caithrcach as a déigh féin. Chuir i air falbh an luchd-rùin, araon mnathan agus daoin' a bha timchioll oirre, 's ris nach bu dàna leatha bhi 'deanamh luaidh air na nithibh ud, 's fhuair i luchd-rùin 'us comhairl' eile, cha 'n e mhàin a ghiùlaineadh leis na beachdaibh ud, ach a mhisnicheadh 's a sheòladh i anns na dòighibh bu choslaiche ri soirbheachadh fhaotainn 's an ni a bha 'na beachd. 'Na measg sin bha boirionnach ro dhàna, clìceach, ris an abradh iad Mrs Masham, agus fear tapaidh d'am b' ainm Morair Bolingbroc.

8. Cha b' fhad' 'an déigh so gus an deachaidh aig a' bhan-righ air i féin a chrathadh saor o chuing na Cuigse, leis an robh i air a sàrachadh. Thachair sin air an dòigh so a leanas. An uair a bha Seumasaich Shasuinn a nis a' fòghlum nach robh dòigh eil' air sluagh na dùthcha dhùsgadh suas 'an aghaidh na Cuigse, thòisich iad air glaodhaich 's air searmonachadh gu'n robh eaglais Shasuinn gu mòr 'an cunnart, seadh gu'n robh i gu h-achdaidh gu tuiteam, leis a' Cheadachadh a bha a' Chuigs' a' toirt do gach *sect* no luchd-comh-bharail a' bh' air taobh a muigh na h-eaglais. Sgaoil na teagasgan so feadh Shasuinn, 's gun teagamh bha iomadh séideag a tighinn á àitibh àrda gus an sgaoileadh a chuideachadh. Anns a' cheud Phàrlamaid a ghairmadh cruinn an déigh so, bha 'n àireamh bu mhò 'na 'n Toraich, no Seumasaich, a chuir an sluagh do 'n Phàrlamaid, cha b' ann o dhàimh sam bith a bhi aca ri Seumas òg

Stiùbhart ach 'an dùil gu'm biodh laghanna ni bu chruaidh a nis air an deanamh air taobh na h-eaglais Sasunnaich, 's nach faigheadh an fheadhainn a bha mach aisde, cothrom a bhi 'deanamh uiread de thàir oirre. Mar so fhuair a bhan-righ an luchd riaghlaidh a bh' aice roimhe, 's a bha cumail ni eigin de chuing oirre, thilgeadh a mach as an àit', agus Toraich no Seumasaich a chur anns gach àrd-dhreuchd 's an rioghachd. Thòisich iad sin a nis gu folchuidh, ach gu gniomhach a' réiteachadh an rathaid do 'n ni a bh' aig a' bhan-righ 'na beachd. Is leòr dhuinn ainmeachadh ciod a rinn iad 'an Alba. Chaidh innseadh cheana, gu'n do dhaingnich a' Phàrlamaid Albannach Reachd, anns an robh e air a sholarachadh nach tachradh an t-Aonadh eadar an dà rioghachd idir mur daingnicheadh a' Phàrlamaid Shasunnach a còraichean féin do eaglais na h-Alba, air sheòl 's gu'm biodh iad sin air an dìonadh, 's air an cumail suas anns gach linn ri teachd, co slàn no iomlan 's a bha iad aig an dearbh àm ud. Rinn Pàrlamaid Shasuinn sud, agus mar sin, chaidh an t-Aonadh gu dòigheil air aghart. Bha eaglais na h-Alha aig an àm ud mar a dh' fhàg Ard-Sheanadh Ghlascho i 's a bhliadhna, 1638, 'n uair a thubhairt Alastair Henderson, "Leag sin ballachan Iericho." Cha robh 'n t-Achd a rinn Pàrlamaid rìgh Uilleim, 's a' bhliadhna 1690 ach daingneachadh air an obair a rinn an t-Ard-Sheanadh ud, agus a bh' air a saltairt fo chosaibh ain-tighearnan fad leth-cheud bliadhna. Nis 's e smuainich luchd-comhairle na ban-righ agus i fèin, gu'n cuireadh iad buaireas air sluagh na h-Alba le briseadh a steach air còraichibh na h-eaglais, gus an tionndadh an aghaidh an Aonaidh. Fhuair iad Achd air a dhaingneachadh 's a' Phàrlamaid Thoraich a dh' ainmich sinn, leis an tugadh a' Phàtronachd a steach mar bha i ri linn Sheumais VI. leis an robh còir air a toirt do uachdaranaibh fearainn 'an caochladh àitibh, 's do uaislibh eile, ministeirean a thaghadh air son nan coimhthionalaibh feadh na h-eaglais. Bha aon phonc 's an Achd dhubh so, 's an robh air a sholarachadh gu'm feudadh an coimhthional guth a thogail 'an aghaidh a' mhinisteir ud 'an làthair

na Cléire, 's gu'm feudadh a' Chléir an gnothuch a rannsachadh, 's na 'm biodh aobhar cothromach aig a choimhthional gu'm feudtadh a chumail air ais. Ach eadhon ged a bha sin ann, bha nì a rinn a' Phàrlamaid Bhreatunnach 'na bhriseadh uamhasach air a' ghealladh shòluimt' a rinneadh do Alb' aig àm an Aonaidh. Agus thog Alba guth 'an aghaidh an fhòirneirt a rinneadh orra leis an Achd ud. 'S e 'n dà nì a bh' aig ministeiribh Seumasach a' chrùin 's an amharc leis an Achd ud, gu'n tionndaidheadh iad sluagh na h-Alba, 's gu h-àraidh càirdean na h-eaglais, 'an aghaidh an Aonaidh, agus a ris gu'm biodh cothrom aig na h-uachdaranaibh Seumasach a bha 'n Alba, agus aig a' bhan-righ féin, d' am buineadh Pàtronachd iomadh eaglais, ministeirean a chur a steach a bhiodh deònach, os ìosal, air an eaglais easbuigich a chur suas 'an Alba. Na 'm faigheadh iad a' chuid bu lionmhoire de 'na ministeirean gu bhi deònach air sin, bha iad a' deanamh a mach gu'n soirbhicheadh leò co dhiù; agus gu'n cuidicheadh sin gus an rathad a réiteachadh air ais do theaghlach nan Stiùbhartach. Cha robh so co follaiseach aig an àm; ach tha litrichean a bha 'ruith eadar Seumasaich 'an inbh' àrd feadh Bhreatuinn, agus a chaidh a chlò-bhualadh an déigh sin, a' deanamh a' ghnothuich soilleir gu leòir. Cha 'n urrainn sinn tuilleadh a ràdh mu'n Phàtronachd aig an àm, ach cha 'n fhaigh sinn air aghart troimh 'n eachdraidh gun i ga 'r coinneachadh mar chrois 'an so 's an sud. Thugadh a steach an t-Achd 's a' bhliadhna 1711, agus thàinig e gu bhi air a chur 'an cleachdadh air an ath bhliadhna. Ach mu 'n do ràinig dad sam bith de thoradh an saothrach air na daoinibh cuilbheartach a thug a steach e, bhuail am bàs air a' bhan-righ, agus chaochail i air a' cheud là de cheud mhios an fhoghair 1714, anns an leth-cheudamh bliadhna de 'h-aois, agus an dara bliadhna deug de 'rioghachadh.

## CAIB. XL.

### TEAGHLACH BHRUNSUIC.—SEORAS I.

BHA 'bhan-phrionnsa, Sophia, air bàsachadh goirid roimh bhan-righ Anna, agus mar sin thàinig a mac bu shine, Elector Hano-bhair, gu rìgh-chaithir Shasuinn, fo'n tiodal, Seòras I. Bu Sheum-asaich an luchd-dreuchd a bh' aig' a' bhan-righ a dh' fhalbh; agus chaidh iad gu mòr 'n am boil an uair a dh'fhairich iad a crìoch a' dlùthachadh, agus na beachdan a bh' ac' air son ath-aiseag Sheumais co fad o thighinn gu cruth. Ach cha robh dol a null no nall ann ach Seòras éigheach 'na rìgh. Thàinig e air tìr 'an Lunuinn sea seachd-uinean 'an déigh bàis na ban-righ. Bha e ceithir deug 's dà fhilchead bliadhn' a dh' aois. Thàinig gach Seumasach 'us Uilleam-ach a dh' aideachadh ùmhlachd dha, 's a' ghabhail ris mar an rìgh. Ach cha tug e gnùis idir do na Seumasaich. Feudaidh gur h-ann air comhairle na dream a bha 'n an aghaidh sin a ghnàth ach se e féin co fuarraidh riu sud aig an robh riaghladh ghnothuichean fo bhan-righ Anna. Ach tha iomadh fear eachdraidh ga choir-eachadh air son nach do lean e dòigh rìgh Uilleim—taobh réidh a chumail ris gach buidheann fa feth, 's na'm biodh e air sin a dhean-amh nach biodh toiseach a rìoghachaidh co stoirmeil 's a bha e. Dh'fhuadaich e air falbh gach fear dreuchd a bh' aig Anna, 's chuir e 'Chuigse 'n an àite. Theich a' chuid bu lionmhoire dhiubh sud gu tìr-mor, far an robh Seumas féin. Thugadh uath-an tiodalan 's an oighreachdan, 's chuireadh neach no dithis de 'n fheadhainn a b' fhollaisich a bh' air taobh Sheumais do Thùr Lunuinn.

2. Bha Iarla Mhàrr 'na Rùn-chléireach na Stàit aig ban-righ

Anna, 's bha e 'n dùil gu'm buanaicheadh an rìgh ùr 's an dreuchd sin e. Chuir e litir thagraidh a steach as a leth féin, 's á leth cuid eile de na cinn-fheadhna Ghàelach; ach cha ghabhadh an rìgh a litir, 's thug e dhreuchd o 'n Iarla. Ghabh Màrr tàmailt mhòr. Dh' fhan e 'n Lunninn air a' bhliadhna sin; ach mu dheireadh an t-samhraidh, 1715, ghoid e nall do Alba gu folchuidh,—chuir e fios feadh Shiorrachd Fiof' a dh' innseadh ciod a bha roimhe dheanamh, 's chuir e fios gu 'chuid tuatha féin iad a choinneachadh air là àraidh 'an áit éigin air son a dhol a shealg. An uair a chruinnich na fir cha b' e sealg fhiadh no ruadh bhoc a mhol an t-Iarla dhoibh, ach iad a dh'éiridh 'an aghaidh rìgh Seòras, agus Seumas Stiùbhart a chur air caithir Bhreatuinn. Cha mhò na trì ceud fear a bha làthair air a' cheud choinneimh; ach cha b' fhada gus an do choinnich iad a rìs. Air an t-seathamh là de mhìos meadhonach an fhoghair chuir Iarla Mhàrr bratach ri crann 'an ainm an Stiùbhartaich, ann am Baile Chaisteil 'am Bràigh-mhàrr, agus dh' éigh iad 'an sin e fo'n tiodal, Seumas VIII. Alba, agus Seumas III. Shasuinn agus Eirinn. 'An ùine ghoirid bha deich mìle saighdear cruinn aig Iarla Mhàrr gu cogadh air taobh Sheumais. Bha fios aig na h-uile gu'n robh comh-sgrìobhadh eadar Màrr agus Bolingbroc a theich do'n Fhraing, far an robh Seumas air chuairt. Bha dùil aig a' mhuinntir a dh' éirich gu 'n robh gealltannas cinnteach ac' air còmhnadh dhaoin' 'us armachd as an Fhraing. Bha Luthais XIV. air gealltuinn do Sheumas II. aig àm a bhàis gu 'n cuidicheadh e 'mhac gu rioghachd a shìnnsir fhaotainn air ais. Agus thug e oidhirp no dhà air sin a dheanamh. Ach bha Luthais air bàsachadh beagan sheachduinean roimhe so, agus Diùc Orleans air tighinn gu bhi 'na Thàinistear air an rioghachd. Cha robh dàimh sam bith aig an fhear so ris na Stiùbhartaich, agus rinn e air son réit' a chumail ri rìgh Shasuinn. Cha robh nì follaiseach a' tachairt 's an dùthaich nach innseadh e do Iarla Stàir, fear-ionaid Sheòrais aig cùirt na Frainge. Ach bha Iarla Mhàrr a' toirt air gach Gall 'us Gàel a bha ga leantuinn a chreidsinn gur h-ann a

bha Orleans anabarrach fàbharrach do aobhar Sheumais, 's ciod ris nach feudadh sùil a bhi ac' fhaotainn uaithe. Leis a' bhréig thug Màrr orr' éiridh uile, 's leis a' bhréig bha e 'cumail suas am misneachd an déigh éiridh, co fad 's a b' urrainn e.

3. Bha Diùc Earra-Ghàeil ro fhad 'an aghaidh teaghlach nan Stiùbhartach, 's cha b' ioghnadh e. Theireadh iad Iain Ruadh nan Cath ri Diùc Earra-Ghàeil an là ud. B' esan àrd Sheanalair airm an rìgh 'an Alba. Chaidh e 'n coinneamh Iarla Mhàrr gus a chumail air ais o dhol gu deas, mar bha e cur roimhe. Cha robh aig Diùc Earra-Ghàeil ach mu leth uiread de armailt 's a bh' aig an Iarla. Thàinig an dà fheachd 'am fradharc a chéil' air an dara là deug de cheud mhios a' gheamhraidh. Chaidh iad a chath air an treas deug a bu là sàbaid, aig àite faisg air Dunblathain ris an abrar Sliabh an t-Siorraimh. Bhuadhaich gach taobh de 'n luchd catha so air an làimh dheis, agus mar sin chaill gach taobh air an làimh chli. Thagair gach taobh gun do choisinn iad an là. Ach ghléidh an Diùc an làthrach. Thuit eadar seachd 'us ochd ceud de dhaoin' Iarla Mhàrr 'am blàr Sliabh an t-Siorraimh, agus chaill an Diùc eadar cuig 'us sea ceud, ach ghléidh e 'bhuaidh làthrach. Theich an t-Iarl', an oidhche an déigh a' bhlàir, air falbh gu ruig Peirt, a' fàgail a dhaoine leònta 's na mairbh, 's mòran de threallaich chogaidh, fo mheachainn an nàmhaid. Bhris an aon bhlàr ud cumhachd 'us misneachd nan Seumasach gu h-iomlan, 's thòisich iad a' sgaoileadh o chéile gu tuath 'us deas. Bha Iarla Mhàrr roimhe sud air sea ceud deug fear, fo stiùireadh Mhic an Tòisich, aiseag a null gu Beruic air los na ceannaircich a bha 'g éiridh an ceann deas Alba a chuideachadh. Bha àireamh dhiubh sin, air gach taobh de 'n chrìch Shasunnaich, air èiridh fo threòrachadh Iarla Deruentuater, agus Mr Foster. Bha rud maith feachd acasan 'n uair a chuir Mac an Tòisich a dhaoine féin còmhladh riu. Ach air an dearbh là an do chuireadh blàr Sliabh an t-Siorraimh, ghlac Seanalair Uilis le arm an rìgh, na ceannaircich ann am baile ris an abrar Preston, 'an taobh tuath Shasuinn. Chuireadh mòran diubh gu bàs air son an

ceannairc, 's chuireadh mìle dhiubh mar thràillibh do na h-Innsibh 's iar. Chaidh Deruentuater a chrochadh. Theich Mac an Tòisich á priosun do 'n Fhraing. Fhuair an Cebhalier de St. George, a luchd-leanmhuinn, araon 'an Alba 's an Sasunn, air an lagachadh 's air am meatachadh 'n uair thàinig e féin air tìr 'an Ceann Phàdruig air an dara là fichead de mhios meadhonach a' gheamhraidh. Bha Iarla Mhàrr an déigh fios a chur thuige 'n uair a bha na mìltean a ruith gu 'bhrataich. Ach leis gach moill' a chuireadh air a' phrionns' a thaobh Tàinistear na Fraing' a bhi 'na nàmhaid dha, cha deachaidh aig air tighinn gus an robh gach nì air a chall. Co dhiù thug Iarla Mhàrr mu'n cuairt gu Peirt e, far an robh beagan feachd aige fathast ga 'n cumail ri chéile. Chuireadh là air leth air son a chrùnaidh. Ach mar a bha 'n là a' dlùthachadh, bha 'n gnothuch a' dol ni bu mhi choslaich. Thainig Diùc Earra-Ghàeil co teann air a' Phrionns' 's a luchd-leanmhuinn, 's gu 'm b' éigin doibh Peirt fhàgail air an deicheamh là fichead de mhios deireannach a' gheamhraidh, agus 'an ceann là no dhà an déigh sin chaidh e féin 's Iarla Mhàrr air bòrd soithich 'am Munròis anns an do theich iad do'n Fhraing. Sgap na saighdearan o chéil' air feadh na dùthcha, 's mar sin chriochnaich a' cheannairc.

4. Bha ceann-cinnidh Chloinn Choinnich, a bha roimhe sud air 'àrdachadh gu bhi 'na Iarla Shì-phort, a measg nan ceannairceach air Sliabh an t-Siorraimh. 'An déigh a' bhlàir sin ghreas e do'n taobh tuath, gus a chuid fearainn a dhìonadh o Iarla Chataoibh, a bh' air taobh an rìgh. Ghcall e féin 's feadhainn eil' a theich as a' bhlàr, striochdadh do'n rìgh, 's fhuair iad maitheanas. Ach an uair a ràinig Mac Coinnich Leòdhas, thog e na Leòdhasaich 'an aobhar a' Phrionnsa. Chuireadh feachd 'na aghaidh mu'n d' fhuair e 'n òrdugh, 's theich e do 'n Fhràing, 's á sin do 'n Spàinn. Anns a' bhliadhna 1719 chuir Càrdinal Alberòni, prìomh mhinistear rìgh na Spàinne, roimh' an oidhirp a thoirt air Seumas a chur air caithir Bhreatuinn. Fhuair am Prionnsa fiadhachadh do Mhadrid, ceanna bhaile na Spàinne, far an do

ghabhadh ris le mòralachd rìoghail. Chuireadh càbhlach dheich luingeas cogaidh air dòigh, anns an do chuireadh sea mìle saighdear, agus armachd air son dà mhìle dheug eile. Ach chog na reulta féin, o'n slighibh àrd' 'an aghaidh Sheumais Stiùbhairt, mar an aghaidh Shisera. An déigh do 'n chàbhlach àite ris an abrar Cape Finisterre,* air oirthir na Spàinn, a ruigsinn, shéid stoirm eagalach ghaoithe 'n an aghaidh a lean dà là, 's a dh'fhuadaich air an ais iad, air an cur as òrdugh co mòr 's nach gabhadh iad cuan tuilleadh. Bha Mac Coinnich air bòrd té dhiubh sud; agus sheas a long-san 'us té eile ris a' ghaillinn, 's ghabh iad air aghart gus an do ràinig iad Leòdhas. Cha robh ach trì ceud fear feachd 's an dà luing. Thog Mac Coinnich na Leòdhasaich, 's dh'fhalbh e gu tir-mòr gus na Tàilich 's a luchd-leanmhuinn Mòr-thireach eil' a thogail 'an aobhar a' Chebhalier. Thruis e rud maith dhaoin', ach thàinig Seanalair Uightman air gu grad á Inbhernis le arm an rìgh, agus Gàeil eil' a bha dìleas da. Fhuair iad Mac Coinnich a dìonadh bealaich chumhaing ris an abrar, Srathchells, faisg air Gleann Seile. Dh' oidhirpich an Seanalair air Mac Coinnich fhuadachadh air falbh, ach cha deachaidh sìn leis. B' éigin da falbh, a' fàgail àireamh de 'chuid dhaoine leònta 'us marbh far an robh iad. Cha do mharbhadh ach aon duin' air taobh Chloinn Choinnich, ach leònadh Mac Coinnich féin, 's cha b' urrainn e seasamh air an ceann ni b' fhaide. Chaidh e féin 's dithis no thriùir eil' air bòrd luinge 's theich iad do 'n Fhraing. Sgap a chuid dhaoine feadh na dùthcha. 'N uair a fhuair na Spàinnich iad féin air an tréigsinn, leig iad sios an armachd, 's thug iad suas iad féin mar phriosunaich. Mar so chuireadh as an t-sradag.

5. 'S a' bhliadhna 1724 chuir a' Phàrlamaid Bhreatunnach cìs air Alba ris an abrar Braich chìs. Bha leann saor gu leòr ac' 'an Alba gu sin, agus rinn cuid de 'n t-sluagh 's na bailtibh tuasaid

* Rudha Ceann-tìre.

'na aghaidh, ged nach robh ann ach trì sgillinn air a bharaile leanna. Dh' éirich mòran de chorra-mhargaidh Ghlascho 'an ceannairc air son na cìs ud, 's chuireadh réisimeid ga 'n ceannsachadh. Loisg iad sin air an t-sluagh, 's chaidh cuid dhiubh a mharbhadh. Ach 's ann a rinn sin ni bu ro ghuinich' am math-shluagh; mar bheachain thionndaidh iad air na saighdearaibh 's dh' fhuadaich iad gu Caisteal Dhunbartoin iad. Bhris 'us chreach na ceannaircich so, mar an ceudna, tigh còmhnuidh Mhr Caimbeil, Ball Pàrlamaid air son Ghlascho, a chionn gu'n d' aontaich e ris a' chìs ud a leagadh air braich. Ach chuireadh armailt bu treise do Ghlascho a thug na ceannaircich ud gu strìochdadh; 's chaidh an gnothuch fa làr leis a' chaiptin a bh' air a' cheud bhuidhinn a thoirt gu mòd, agus e bhi air a dhìteadh gu bàs air son losgaidh air an t-sluagh. Ach thug an rìgh maitheanas dha, agus dreuchd a b' àirde.

6. Cha do thachair ni àraidh tuilleadh 'an Alba ri linn Sheòrais I. ach an t-ùghdarras a bh' air a thoirt do Sheanalair Uaid air son na Gàeil a dhì-armadh. Bha cuid diubh sin, clann Choinnich gu h-àraidh, a' seasamh a mach an aghaidh a' Bhàillidh a chuir an rìgh os an ceann, agus a' toirt màil an fhearainn do Bhàillidh a roghnuich iad féin, agus a bha ga chur gu poncail thun an Iarla gu tìr-mòr na h-Eòrpa far an robh e 'na fhògarrach. Ghiùlain luchd dreuchd an rìgh greiseag le sin, ach chuir iad a nis rompa stad a chur air a' mhì-riaghailt ud, gus an éignicheadh iad tuath-cheathairn gach uile Cheannaircich o 'n tugadh a chuid fearainn, mar thugadh o Iarla Shì-Phort, am màl ìocadh do Bhàillidh an rìgh. B' éigin air son sin, an cuid armachd a thoirt uatha. Thug iad seachad armachd air chor-eigin gun mhòran connspoid. Ach thugadh fainear gu'm b' armachd anns nach robh feum a chuid bu mhò dhi; gun teagamh ghléidh cuid diubh folchusan maith, gun fhios ciod a dh' fheudadh tighinn. Rinneadh rathaidean mòr' 'an caochladh àitibh de 'n Ghàeltachd mu 'n àm so air son goireis an airm, ach thàinig iad gu bhi ro ghoireasach do shluagh na dùthcha.

Bha, mar an ceudna, na sgoilean a thug Ard-Sheanadh na h-eaglais ma 'n airidh a bhi air an cur suas feadh na Gàeltachd an déigh na Rìghchuairt, a nis air tighinn gu bhi feumail do cheàrnaibh fa leth de 'n dùthaich. Bha 'n Comunn a bh' air son Eòlais Criosdail a sgaoileadh air feadh Gàeltachd 'us Eileanaibh na h-Alba, gnìomhach a' cur a mach mhaighstirean-sgoile. Ach bha iad gu h-amaideach a' cumail nan sgoilean ro Ghallda. Bha iad a' feuchainn ri cainnt na dùthcha 'chumail fodha gu buileach, agus eòlas a phàirteachadh ris an òigridh 'an cainnt nach tuigeadh iad, Leis an riaghladh gheàrr-sheallach so cha robh na sgoilean an deicheamh cuid co feumail no co measail 's a dh' fheudadh iad a bhi. Ach fhuair a mheud 's a lean ré ùine mhòir air am frithealadh maith dhiubh. Rinn an Comunn ceudna mòr fheum do 'n Ghàeltachd le iad a dh' eadar-theangachadh nan Sgriobtuirean gu cànain na dùthcha. Bha nithe a' dol air an aghart, mar so, gu cuibheasach sìochail, gu àm bàis an rìgh a thachair air an aona là deug de mhìos meadhonach an t-samhraidh, 1727, anns an ochdamh bliadhna thar an trì fichead de 'aois. Bha e air thurus 's a' Ghearmailt aig an àm, agus dh' adhlaiceadh e 'an uaigh 'aithrichean.

---

## CAIB. XLI.

### SEORAS II.

Thainig Seòras II. gu àit 'athar air righ-chaithir Bhreatuinn anns a' cheathramh bliadhna 's dà fhichead de 'aois. Bha Sasunn beagan ùine roimhe so 'an cunnart mòr gu 'm briseadh gach Banc, 'us ceannuiche, 's duine mòr eil' a bh' ann, le innleachdaibh seòlt' a

rinn daoine sanntach gu saibhreas fhaotainn le cabhaig. Tha e air àireamh gu'n robh ceud de na h-innleachdan sin ann; agus chaidh mòran mhuilleannan airgid a chruinneachadh gus an oibreachadh. Bha iad uile mar ghucaig 'an cobhar an uisg,' a' briseadh 'n uair bu mhò shaoileadh duin' a bhitheadh iad. Ach b' e 'n t-aon a b' ainmeile 's bu mhò rinn a chall diubh, sin ris an abrar Innleachd a' Chuain a Deas.* Bha fortan mòr air a ghealltuinn do luchd-pàirt na gucaig mòire so 'an ùine ghoirid an déigh tòiseachadh. Dh' éirich prìs nan earrannan gu deich uiread am prìomh luach. Thrus luchd-riaghlaidh a' ghnothuich suim ro mhòr airgid doibh féin 's do 'n càirdibh. 'N uair a bhris a' ghucag 's a chunnaic an sluagh mar bha iad air am mealladh leis an luchd-reubainn ud, 's beag nach deachaidh an rìoghachd thar a chéile. 'S e rùnaich luchd comhairl' an rìgh 'na leithid de chàs, cunntair comharraichte do 'm b' ainm Raibeart Ualpol a dheanamh 'na Riaghlair na Cist-ionmhais, agus cumhachd a thoirt dha 'n rian a thogradh e ghabhail air son creideis na rioghachd ath-aiseag. Chaidh aig Ualpol air sin a dheanamh 'an ùine ghoirid, agus anns a bhi ga dheanamh thug e o na mealltairibh ud a h-uile sìon a bh' aca de 'n t-saoghal. Ged a thachair so uil' 'an Sasunn thàinig Alba gu bhi 'fulang air a lorg, a chionn gu'n deachaidh cìs ni bu truim' a leagadh air gach gnè bathair a bha tighinn do'n rioghachd, no air a dheanamh innte. Chuireadh cìs ni bu truim' air nithibh air an robh i roimhe, 's chuireadh i air caochladh nithibh air nach robh i idir. Thug truimead na cìs' air iomadh fear, araon a tuath 's a deas, tòiseachadh air toirt a steach 'us reiceadh dibh 'us bathair gun chìs idir iocadh. Theirear gu Gallda smugalairean riu so. Bha mòran de'n ghnè malairt so a' dol air aghart air oirthir Siorrachd Fiofa. Ghlac muinntir an tigh Chusbainn am bathar folchuidh ud air dithis d'am b' ainm Uilson 'us Robeston, 's thug iad uath' e. Gu dioghaltas a dheanamh air a shon so, fhuair na h-òl-

* South-Sea Scheme.

aich ud buidheann a chaidh còmhladh riu feadh na h-oidhche gu tigh fir-tionail na cusbainn 'an Circaldi gus a chreachadh. An uair a dh'fhairich am fear-tionail a bheath' 'an cunnart, theich e mach air uinneig, 's dh'innis e do bhuidhinn shaighdearan a bha 's a' bhaile ciod a bha dol air aghart. Thàrr an luchd reubainn as le dà cheud Punnd Sasunnach mu'n do ràinig na saighdearan. Ach chuireadh air an tòir 's rugadh orra 's a' bhraide 'na'n làmhaibh. Thugadh gu mòd iad, 's chaidh an dìteadh gu bàs. Bha so 'an toiseach na bliadhna 1706. Bha na nithe a dh'ainmicheadh a cheana fo'n cheann so ag oibreachadh le chéil' air son a bhi 'toirt mu'n cuairt a leithid so de staid. Ach feumaidh sinn an luchd reubainn fhàgail 's a' phrìosun fo bhinn bàis, agus nieigin eil' aithris a thachair roimhe sud.

2. Dh'aithriseadh a cheana 's an eachdraidh so gu'n do chuireadh cuing na Pàtronachd air ais air eaglais na h-Alba ri linn banrigh Anna. Chaidh aithris, mar an ceudna, gu'n d' fhàgadh àireamh mòr de na *curates* a stigh 's an eaglais an déigh na Rìghchuairt. Mhol rìgh Uilleam do 'n eaglais giùlan leo sud a bha neo-dhìoghaltach ré na geur-leanmhuinn. Chaidh mu thrì ceud diubh fhògradh air falbh o 'n sgìreachdaibh leis an t-sluagh. Ach 'n uair a chuimhnichear gu'n robh còrr 'us ceithir cheud sgìreachd 'an Alba, 's gu'n robh iad uile gu ìre bhig air an lionadh le *curates* ré na geur-leanmhuinn, feudar a thuigsinn gu'n d' fhàgadh tuilleadh 's a' chòir dhiubh 'na 'n àitibh 'n uair a thàinig an t-saorsa. Ged a ghéill iad ud uile do theagasgaibh 's do oideas eaglais na h-Alba, air sgàth am beòlaind 's an àite, gidheadh bha iad 'na 'n nàdur 's 'na 'n gnàths mar bha iad roimhe; cluicheach, neo-chùramach, 'n an companaich aig daoinibh faoine. Tha na h-uile feareachdraidh is fiach creideas a' deanamh a mach gu soilleir, gur h-ann eadar na *curates* agus a' Phàtronachd a thàinig eaglais na h-Alba gu bhi air a cumadh air sheòl 's gun d' fhàs i *moderate**

* Tha 'm focal *Moderate* gu litireil a' ciallachadh measarra no stuaim, agus mar sin is deadh ainm e. Ach cha 'n eil aon fhocal 's a' Ghàelic a

'san ochdamh linn deug, ris an abrar linn dhorch' eaglais na h-Alba. Bha e mar aon argumaid aig na daoinibh mòr' a bha na 'n luchd dreuchd aig rìgh Uilleam, gu'm biodh daoin' earbsach air an cur 'an àite nan *curates*, mar a bhiodh iad a' bàsachadh 's nach bitheadh iad 'na 'n call do 'n eaglais ach ré am beatha féin. Ach bha na daoine dearbhta, dìleas, a sheas ri teas an là a' bàsachadh mar a bha na *curates*. Agus bha iad so mu dheireadh, a réir na h-uile coslais, anns a' cheud dol a mach, ro eudmhor anns a bhi 'toirt air daoine mòra na sgìr-eachdan a lìonadh le 'n leithidibh féin, an déigh do'n Phàt-ronachd tighinn a steach. Ré fhichead bliadhn' an déigh do 'n chuing so a bhi air a cur air an eaglais, leanadh air ministeirean a roghnuchadh mar roimhe sin, a chionn gu'n robh na maithean aig an robh Pàtronachd 'na 'n làmhaibh a' faicinn gu'n robh ana-ceartas ann, 's gu 'n robh inntinnean an t-sluaigh gu mòr an agh-aidh iad a bhi 'cleachdadh a' chumhachd a thug an lagh dhoibh. Ach lion cuid 'us cuid thàinig na daoine mòr' ud gu bhi 'cleachd-adh 'an cumhachd, agus a' dol ni b' eudmhoire mu ni ris an abradh iad an còir laghail, agus a' sealltuinn sios air gairm a' choimh-thionail. A réir lagh na Pàtronachd, bha e gu h-iomlan 'an làmh-aibh na Clèire, gairm o choimhthional a sheasamh, no gun a seas-amh, a réir an àireamh ainmean a bhiodh rithe, a bhi tearc no lìonmhor. Bha na *curates* a ghnàth air son na h-uile fear a fhuair *presentation* a bhi air a shuidheachadh, co dhiù a bha tearc no iomadh ga ghairm. Agus chì uile luchd leughaidh eachdraidh eaglaisich gur h-ann a' dol ni b' ain-tighearnail a bha cùirtean na h-eaglais a h-uile bliadhn' anns a bhi 'suidheachadh mhinisteir-ean nach robh ach ro thearc de 'n t-sluagh air son a ghabhail. Anns a' bhliadhna 1733 'chuir tearc de mhinisteirean 'an taobh 's ear Alb' an aghaidh làmh a' bhi ac' 'an suidheachadh ministeir nach robh an sluagh air son a ghabhail. Thug cùirtean na h-eag-

tha giùlan làn chiall an fhocail Moderate 'na sheadh eaglaiseach, agus mar sin cha 'n oidhirpich sinn air eadar-theangachadh idir.

lais achmhasan doibh air son an ni ris an abradh iad féin eas-ùmhlachd. Agus an déigh do na ministeirean ud diùltadh as 'us as gnothuch a bhi aca ri leithid de sheirbhis, chuireadh 'na 'n tosd iad car ùine. Ach cha ghabhadh iad cur 'na 'n tosd. Lean iad air dleasdanais an dreuchd a fhrithealadh gu duineil, agus air an t-seathamh là deug de cheud mhios a' gheamhraidh, sgar siad iad féin gu sòluimt' o chomunn eaglais na h-Alba mar a bha i nis air a riaghladh, 's thog iad an cùis a dh' ionnsuidh a' cheud Ard-sheanaidh dhìleis agus ath-leasachaidh a bhiodh 's an eaglais sin. B' e so an ceud bhriseadh a thàinig air eaglais na rìoghachd. Cha robh ann ach ceathrar mhinisteirean—Mr Ebenéser Erscin, Uilson, Moncreif, agus Fisher. Ach lean àireamh maith sluaigh riu. Rinn an dealachadh ris an eaglais mòran fuaim feadh na rioghachd. Fhad 's a dh' fhuirich iad gun aonadh ri buidheann sam bith eile, theirteadh na seann Seséders riu.

3. Dh'fhàg sinn an luchd reubainn, Uilson 'us Robeston, ann am prìosun Dhuneidin, fo bhinn bàis. Bha e 'na chleachdadh an uair sin a bhi toirt phrìosunach fo bhinn bàis do'n eaglais a dh' éisdeachd searmoin an t-sàbaid mu 'm biodh iad air an crochadh. Thugadh an t-sochair sin do 'n dithis so. Bha dithis shaighdearan a' gleidheadh gach fir dhiubh. Bha Uilson 'na dhuine ro chalma. An uair a bha'n t-seirbhis gu bhi crìochnaichte, thuirt e ri Robeston e ga thoirt féin as. Rinn e gréim le 'fhiaclaibh air aon de na saighdearan a bha ga ghleidheadh, 's chum e fear anns gach làimh de'n dithis a bha ga ghleidheadh féin. Chrath Robeston e féin saor o'n fhear a bha ga chumail, 's thug e chasan leis, gun duine 'cur làimh ann, 's dh' fhàgadh Uilson 'na aonar air son a chrochaidh. Bha comhfhulangas 'us truas aig math-shluagh Dhuneidin ris air son a' ghnìomh euchdail a rinn e, ann an cur fa sgaoil a chompanaich, agus bha eagal air an luchd riaghlaidh gu'n tugadh iad oidhirp air a chur fa sgaoil là a' chrochaidh. Agus gu sin a bhacadh bha dream shaighdearan a làthair, a thuilleadh air geàrd a' bhaile. Rinneadh an

crochadh air a' cheathramh là deug de mhìos deireannach an earraich, 1736, agus cha do ghluais am math-shluagh gus an robh an corp ga thoirt a nuas. Thòisich iad an sin air sgeig 'us fanoid air a' chrochadair 's air na saighdearaibh, 's air tilgeadh chlach orra. Thug Caiptın Pòrteus a bh' air cheann geard a' bhaile òrdugh losgaidh air a' mhath-shluagh. Chuir so am bànaidh buileach orra, 's b' éigin losgadh a rìs 's a rìs orra. Chaidh cuid a mharbhadh 's cuid a leònadh dhiubh; thugadh Caiptin Pòrteus gu mòd, 's chaidh binn a bhàis a thoirt a mach air son an òrduigh a thug e, agus shònruicheadh an là anns am biodh e air a chrochadh. Ach thàinig òrdugh a nuas á Lunuinn dàil a chur 'na chrochadh, agus bha ullachadh ga dheanamh air son làn mhaitheanas a tharruing a mach dha. An uair a thuig math-shluagh Dhuneidin gu 'n robh Pòrteus gu dhol as, mar chaidh Caiptin Buiseil, chruinnich àireamh mòr dhiubh air oidhch' an t-seachdamh là deug de mhìos meadhonach an fhoghair, 's dhì-armaich iad luchd freiceadain nan geatachan, 's ghabh iad air aghart gus an do ràinig iad am prìosun 's an robh Pòrteus 'na chiomach; bhris iad na dorsan, 's thug iad a mach e, 's chroch iad e air crann tiormachaidh dathadair. 'N uair a bha Pòrteus marbh phill iad gu'n àitibh féin gu sìochail. Ghabh luchd-dreuchd an rìgh anabarr feirg' air son na tuasaid ud, 's dh' oidhirpich iad Reachd fhaotainn tre 'n Phàrlamaid leis an deantadh peanas mòr air baile Dhuneidin, 's air luchd-dreuchd a' bhaile. Chuir Buill Albannach na Pàrlamaid an aghaidh sin 's b' éigin a leigeadh seachad. Ach fhuair iad Achd eil' air a dhaingneachadh leis am b' éigin do Dhuneidin dà mhìle Punnd Sasunnach a phàigheadh do bhantraich Chaiptin Pòrteus.

4. 'S e nì bu ro iongantaich a bha timchioll air Tuasaid Phòrteuis, nach d' fhuaradh uiread is aon duine riamh a mach dheth na bha 's a' chnap an oidhch' ud, ged a bha àireamh cheudan sluaigh ann, 's ged a leanadh àireamh bhliadhnachan air rannsachadh air an son. Bha aon phonc de 'n Achd Pàrlamaid a dh' ainm-

icheadh leis an robh air a dhaingneachadh gu 'm feumadh ministeirean na h-eaglais Albannaich a bhi uair 's a' mhìos gu ceann bliadhna, a' leughadh paipeir o'n chùbaid, a' gairm air a' choimhthional an uile dhìchioll a dheanamh gu mortairean Chaiptin Pòrteus fhaotainn a mach. Thug so mòr oilbheum araon do mhinisteiribh 's do phobull na h-eaglais. Bha iad a' sealltuinn air mar a' toirt gnùis do'n teagasg Erastaich, gu 'bheil an t-uachdaran sìobhalt' os ceann na h-eaglais 'an nithibh spioradail co maith is aimsireil. Bha connsachadh mòr eadar a' mhuinntir a thug ùmhlachd do 'n Achd so, agus a' mhuinntir nach tug. Bha e ga 'n deanamh ni bu ro eudmhoire thairis air a chéile gu 'n robh briseadh air tighinn air an eaglais o cheann ghoirid, 's gu'n robh an fheadhainn a dh' fhàg an eaglais a' tomhadh am meòir ri sud mar aon ni a bha 'dearbhadh gu'n robh 'n eaglais air dhroch riaghladh, agus air a tionndadh gu feum coitchionn.

5. Lean Sìr Raibeart Ualpol air a bhi 'na phrìomh mhinistear crùin Shasuinn o'n bhliadhna 1720, gus a' bhliadhna 1741. B' e aig an àm cheudna, ceud Mhorair na Cist-ionmhais. Bha e 'na dhuine glé chomasach, ach bha e anabarrach truaillidh 's an t-seadh a bheil na Sasunnaich a' co-chur an fhocail sin riu-san a tha gnàthachadh an cumhachd le bhi gabhail 's a' toirt bhrìbean. Cha robh rìoghachd Bhreatuinn 's an àm ud a cosd ach mu ochd muilleanan 's a' bhliadhn' eadar shaighdearaibh mara 's tìre, 's luchd dreuchd. B' e sin an cosdas cuibheasach. Bhiodh e air uairibh ni bu mhò 's ni bu lugha na sin. 'N uair a bhiodh am priomh mhinistear, no 'm Prìomhair, mar their sinn ris tuilleadh, a' toirt do 'n Phàrlamaid, an ceann gach bliadhna, cunntas air na fhuair e, 's air na phàigh e de airgiod, bhiodh àireamh mòr mhìltean 's a' chunntas, a phàigheadh air son seirbhis uaignich. Cha bu dàna le aon sam bith de bhuill na Pàrlamaid a dhol a cheasnachadh a' Phrìomhair mu'n dòigh 's an robh 'n t-airgiod air a roinn. Cha robh freagradh ri 'fhaotainn ach gu'n do phàigheadh e air son seirbhis uaignich. Bha Ualpol a' toirt roinn mhaith de 'n airgiod so do luchd-sgriobh-

aidh phaipeirean naigheachd 'us leabhraichean, a bha 'moladh a' Phrìomhair air son co dìleas agus fad-sheallach 's a bha e 'na mhodh riaghlaidh air an rìoghachd, agus a' cur an ceill meud nan comainean fo an robh Breatunn dha air son nan iomadh subhailc a bha ri 'm faicinn timchioll air ann an coimhlionadh a dhreuchd chudthromaich!! Ach bha 'chuid bu mhò gu mòr de 'n airgiod ud air a roinn a measg Bhuill fa leth na Pàrlamaid, mar is ann riu sin gu h-àraidh a bha gnothuch a' Phrìomhair, a chionn nach faigheadh e ni sam bith air aghart gun an aonta-san. Agus ma 's fior na sgeòil, bha tuilleadh 's a' chòir de 'n chreich a' tuiteam air cuid de na Buill Albannach. Tha iomradh air ni 's liugha na aon f hear dhiubh a rinn fortan 'an Lunuinn, a' frithealadh na Pàrlamaid, 'an àite fàs bochd, mar dheanadh iad na 'm fàgtadh 'an urra ri 'n sp oranaibh féin iad. An déigh beagan eòlais fhaotainn air dol a mach Tigh nan Uaislean, cha bhiodh aig fear de na Buill ùr ud a thàinig a nios o cheann ghoirid ach seasamh suas, agus innseadh gu'n robh esan a' dol a dheanamh *motion,* air là àraidh nach robh fad as, gu'm feumtadh sealltuinn ri leithid sud no leithid so de ghnothuch air nach tug am Prìomhair cunntas cothromach sam bith. Ach air maduinn àraidh, 'an àm éiridh, mu'n tàinig là *mhotion,* gheibheadh e air bòrd a sheòmair poca beag, trom, trom, air a lìonadh le bonnaibh de mhiotailt ro luachmhoir nach feudar ainmeachadh. Bha e 'faotainn ainm féin air cluais a' phoca. Cha robh teagamh nach h-ann thuige féin a bha e air a chur. Cha robh fios co uaithe no cia as a thàinig e. Bha 'ghlas-ghuib air a' Bhall ud tuilleadh gu deireadh an t-seisein. Na'n gluaiseadh e idir a theanga 'na cheann, 's ann air taobh a' Phrìomhair. 'S ann ri so a theirteadh truailleadh aig an àm, agus o 'n àm ud. Cha robh 'Phàrlamaid Bhreatunnach riamh co truaillidh 's a bha i ri linn Ualpol.

6. Bha e 'na nì ionmholt' ann an Sìr Raibeart gu'n robh e 'deanamh dìchill air Breatunn a chumail o chogadh. Bha sìth aig an tìr fhad 's a lean esan air a bhi 'na Phrìomhair. Ach anns a

bhliadhna 1740 bhris cogadh a mach eadar Breatunn 's an Spàinn, gu mòr 'an aghaidh toil Ualpol, a bha deònach air cumhachan sìth a dheanamh ris an rìoghachd ud. 'S ann air taobh nan Sasunnach a bha 'choire. Bha còir ac', a réir còrdaidh, air malairt feadh pàirt de America a bhuineadh do 'n Spàinn. Ach bha iad a' deanamh malairt 's na tìribh sin a bha 'n aghaidh lagh na Spàinne, 's bha na Spàinnich a' gabhail orra 'bhi rannsachadh nan luingeas Shasunnach, mu 'm biodh a' cheannachd mhì-laghail ud annta. Chuireadh a leth nan Spàinneach gu'n d' rinn iad eucoir anns an rannsachadh. Thog so droch fhuil 's na Sasunnaich, 's b' éigin do Ualpol géilleadh, agus comhairleachadh do 'n rìgh cogadh éigheach, ged a thairg a' chùirt Spàinneach suim mhòr airgid a phàigheadh gu call nan Sasunnach a dheanamh suas. Chuireadh dà chàbhlach Shasunnach 'an uidheam, an dara aon diubh air son cogaidh 'an aghaidh oirthir na Spàinn', agus an aon eil' an aghaidh nan dùthchan Americanach a bhuineadh do 'n Spàinn. Ach 's e beag soirbheachaidh a bh' aca 's a' chogadh' an dà chuid air son eas-aonachd a bhi measg nan àrd oifigearan, agus gu'n do bhris cogadh eil' a mach ris an Fhraing. An uair a bhàsaich Tearlach VI., Impire na Gearmailt, 's a' bhliadhna 1740, b' i 'nighean, Maria Teresa, ban-righ Hungari, ban-oighre na h-Impireachd. Ach sheas Babhària 's an Fhraing na h-aghaidh, agus chaidh Teàrlach, Elector Bhabhària, a chrùnadh 'na Impire, le còmhnadh na Frainge. Agus a thuilleadh air sin chaidh an dà rioghachd sin a chogadh rithe 'na tighearnas féin. Thug righ Seòras air a' Phàrlamaid Bhreatunnaich a chreidsinn gu 'n robh esan 'an cunnart a rìoghachd féin, Hanobhar, a chall leis an troimhe chéil' a chuir sud feadh na Gearmailt, 's fhuair e misneachd o'n Phàrlamaid a dhol a chogadh air taobh Mharia Teresa, ged nach robh buntanas sam bith aig Breatunn ris a' chòmhstri, ach a mhàin farmad ris an Fhraing. Roghnuicheadh Pàrlamaid ùr goirid an déigh sin, agus bha àireamh co mòr innt' 'an aghaidh modh riaghlaidh Ualpol, 's gu'm b' éigin da 'dhreuchd a chur dheth

'an toiseach 1742. Ach lean e air a bhi measail, 'an sùilibh an rìgh a rinn Iarl' Ocsford dheth. An déigh sin chuir a' Phàrlamaid Buidheann air leth gu dhol troimh chunntasan nan deich bliadhna mu dheireadh. Rinn a' Bhuidheann so a mach gu'n do ghabh Ualpol dha féin faisg air muillean gu leth de airgiod na rioghachd. Fhuair Morair Carteret an t-àit' a dh' fhàg Ualpol. Bha 'n duine so eòlach air gnothuichibh tir-mòr na h-Eòrpa; bha e 'misneachadh an rìgh gu leantuinn air a' chogadh, 's fhuair e 'Phàrlamaid gu aontachadh leis. Tre chuideachadh Shasuinn, chaidh aig Maria Teresa air na Frangaich 's na Gearmailtich a chumail air an ais. An déigh do 'n Fhrangach ceud mìle duine chall 's a' chogadh dh' iarr e sìth. Cha tugadh a bhan-righ sin dha gus an deanadh i tuilleadh ìsleachaidh air. Ann an 1743 chaill am Frangach mòran sluaigh ann am blàr 's an robh rìgh Seòras féin agus am Prìomhair Carteret a làthair, aig baile ris an abrar Ditengen. Bha rìgh na Frainge gu mòr air a shàrachadh leis a' chogadh so, agus a' faicinn dian dheasboireachd na Pàrlamaid Breatunnaich, a bha gu mòr air a roinn, bha e 'n dùil gu'n robh Breatunn ag abachadh air son Rìghchuairt eile. Cuidichidh so sinn gus na nithe air an toirear iomradh 's an ath chaibdeil a thuigsinn.

## CAIB. XLII.

### BLIADHNA THEARLAICH.

Dh'fhag sinn 'n ar déigh an Cebhalier de St. George o'n bhliadhna 1719, anns an do chriochnaich an oidhirp mu dheireadh a thug an Spàinn air 'aiseag gu caithir Bhreatuinn le blàr Ghlinn Seile, Iarla Shì-Phort a bhi air a leònadh, agus a thrì ceud Spàinneach a bhi air an deanamh 'n am prìosunaich. Ach feudar a' mheud 's ris am bheil gnothuch againne de eachdraidh a bheath' o 'n uair sin a chur sìos 'an tearc bhriathraibh. Anns an dearbh bhliadhn' ud féin, 1719, ann an toiseach an t-samhraidh, phòs e 'bhan-phrionnsa, Clementìna Sobiesci, nighean do Phrionnsa Seumas Sobiesci, agus ogha do Iain Sobiesci, rìgh Pholand. Dh' oidhirpich cùirt Shasuinn bacadh a chur air a' phòsadh. Bha sìth-chòrdadh eadar Sasunn 'us Austria aig an àm. Thug Impir' Austria géill do aslachadh fhir-ionaid Sheòrais aig a' chùirt, a' bhan-phrionns' a ghlacadh 'n uair a bha i 'gabhail troimh a chrìochaibh air los pòsaidh 's an Eadailt. Chaidh a cur an làimh maille ri 'màthair an uair a bha i dol troimh Innspruc 's an Tirol, 'an ceann a tuath Austria, agus a glasadh a stigh 'an tigh Mhanach 's a' bhaile sin. Ach tre sheòltachd cuid a bha dìleas do 'n Chebhalier fhuair i rian air teicheadh as a prìosun, agus 'am beagan ùin' an déigh sin phòs iad ann am Bologna. Rugadh mac do 'n Chebhalier air an là mu dheireadh de 'n bhliadhna 1720. B' e Teàrlach Eideard ainm a' phrionns' òig so. Rugadh an dara mac dha air an t-seathamh là de mhìos meadhonach an earraich 1725. B' e Eanruic Benedict ainm an fhir so. Mar bu trice 's anns an Eadailt a bha 'n Cebhalier a' tùineachadh. Ach bha e 'triall o

chùirt gu cùirt feadh na Roinn-Eòrpa, far an cluinneadh e 'n robh cogadh coslach ri briseadh a mach eadar cùirt sam bith agus Breatunn. Ach bha de chumhachd aig cùirt rìgh Sheòrais a measg chùirtean eile na Roinn-Eòrpa, nach robh e 'faotainn cothrom tàmh fad 'an àite sam bith; gu'n robh e air fhuadachadh o thìr gu tìr, ni bu choslaiche ri fògarrach, d'am b' éigin tìr a dhùchais fhàgail, na ri neach sam bith eile. Bha atharrais de chùirt aig a' Chebhalier 'ga leantuinn do na h-uile dùthaich d'an rachadh e. Mar so chaith e na cuig bliadhna fichead de 'bheath' air na leum sinn thairis.

Ach anns a' bhliadhna 1744, air do rìgh na Fràing' a bhi 'cogadh ri Breatunn, agus gu mòr air fheargachadh leis na bha e 'call de 'chuid 's de 'dhaoine ris a' chogadh sin, dh' aontaich e còmhnadh sluaigh 'us armachd a thoirt do'n Chebhalier gu briseadh a steach air ceann a deas Bhreatuinn. Ged nach b' olc leis an Fhrangach an Cebhalier a shoirbheachadh, cha b' e sin gu h-àraidh a bh' aige 's an amharc, leis a' chòmhnadh so thoirt seachad, ach gu'n tugadh e air rìgh Seòras, 'n uair a gheibheadh e 'thigh a' dol ri theine mu 'chluasaibh, a chuid saighdearan a ghrad ghairm air an ais o thir-mòr na h-Eòrpa. Chuireadh càbhlach 'an uidheam co folchuidh 's a ghabhadh deanamh. Chuir 'athair a nall am Prionns' òg, Teàrlach, as an Eadailt gu bhi faicinn cionnus a bha nithe a' dol air aghart, 'an toiseach ceud mhios an earraich; thog e 'chairtealan 'an àite ris an abrar Gravlines, fo ainm Cebhalier Dùghlas. Fhuaradh an càbhlach deas gu h-ath-ghoirid 's chuireadh cuig mìle deug feachd mara 's tìr' air bòrd, 's ghabh iad thun an oirthir Bhreatunnaich. Ach bha na Sasunnaich 'na 'm fairfeanadh mar bu nòs. 'N uair a ràinig iad Tòrbagh, 'an ceann deas Shasuinn, bha càbhlach bu chumhachdaiche gu mòr 'ga 'm feitheamh, fo Admaral Norris. Cha sheasadh am Frangach ris an neart sin. Ach mu'n gann a rinn an cath ach tòiseachadh shéid na gaothan co doinionneach 's gu'n d' fhuadaicheadh air falbh na Frangaich dheth 'n oirthir. B' éigin do gach Sasunnach 'us Frang

ach ruith roimh 'n ghaoith. Fhuair na Frangaich le éigeannas, agus an déigh calla, gu'n oirthir féin. Agus mar gu'n smuainicheadh an rìgh gur h-ann a bha e féin 's na Spàinnich 'us eile 'cogadh an aghaidh an athair, 'n uair a bha iad a' còmhnadh teaghlaich nan Stiùbhartach, rùnaich e nach bitheadh tuilleadh gnothuich, aige riu. Chuireadh am feachd air tìr, 's na luingeas air cheann gnothuich eile.

2. Bha na Seumasaich air fàs mòran ni bu teirc' 'an Sasunn mu'n àm so na bha iad ann an 1715. Bha na Pàpanaich uile, gun teagamh air a thaobh, ach rinn am peanas uamhasach a rinneadh air na prìosunaich a ghlacadh ann am Preston, mòran meatachaidh orra. Ach bha mòran Sheumasach 'an Alb' aig an àm so; agus bha iad ni bu lionmhoire gu mòr anns an leth Ghàelach na 's an leth Ghallda de'n rìoghachd. Cha robh iad sin a' smuaineachadh gu'n tigeadh an Cebhalier féin do Alba gu pearsant', ach bha iad a' cluinntinn gu'm b' òganach spioradach, dealasach, a mhac bu shine, Prionnsa Teàrlach; agus mar a bha luchd gnothuich uaigneach, a bh' air ais 's air aghart eadar iad féin 'us esan, ag ìnnseadh dhoibh gu'n robh làn bharantas aig' o 'athair, air son a bhi 'na Thàinistear air an rìoghachd, bha iad a' creidsinn gu'n robh e ullamh gu tighinn a nall uair sam bith a gheibheadh e cothrom fàbharrach. Mu dheireadh an t-samhraidh an déigh do 'n ghnothuch Fhrangach mealladh air, chuir iad Mr Iain Muireach, triath Bhroughtoin, air theachdaireachd do 'n Fhraing thun a' Phrionns', a thoirt rabhaidh dha gu'n smuaineachadh air tighinn a dh' Alba, mur biodh, air a' chuid bu lugha, sea mìle fear feachd còmhladh ris, armachd air son dheich mìl' eil', agus deich mìle fichead *louis d'or.** Bha iad air cluinntinn gu'n robh e cur roimhe tighinn 'na aonar. 'N uair a thug Mr Muireach seachad a theachdaireachd, 's e 'm freagradh a fhuair e o'n Phrionnsa, gu'n robh e sgìth a' feitheamh ri cùirt sgàthaich, shlaodaich, na Frainge, 's nach robh e

* Dlùth air deich mìle fichead Punnd Sasunnach.

dol a dh' fhuireach ni b' fhaide; gu'n robh e dol a dh' fheuchainn 'fhortain 'an Alba, co dhiù a rachadh leis no nach rachadh. Cha 'n e h-uile fear 's an t-sreith is urrainn aghaidh a chumail ri prionnsa; ach thug Mr Muireach rabhadh sòluimte dha gun e dheanamh mar a bha e ag ràdh.

3. Cha deachaidh am Prionns' air ais do'n Ròimh, far an robh 'athair, tuilleadh air a' bhliadhna sin. Chuir e seachad am foghar 's an geamhradh 'am Pàris. Chuir e nall Mr Muireach toiseach na h-ath bhliadhna do Alba le barantasaibh thun na muinntir bu dìlse do theaghlach 'athar a b' aithne dha. Bha na barantasan sin sgriobhta 'na ainm féin mar Phrionns' Uéils, agus mar Thàinistear na rìoghachd 'an àit' 'athar. 'N uair a ràinig na sgriobhaidhean sin Alba dh' aobharaich iad gluasad nach bu bheag a' measg nan Seumasach uile. Chum iad coinneamh mhòr 'an Duneidin aig na chomh-dhuin iad gu h-aon-sgeulach nach éireadh iad leis a' Phrionnsa 'na leithid sud a chor. Bha Diùc Pheirt 'na aonar an aghaidh sud. Thuirt esan gu'n ceangladh se e féin ri Teàrlach ged a thigeadh e 'na aonar. Ach bha' choinneamh gu h-iomlan 'an aghaidh an Diùc, 's chuir iad uatha Mr Muireach, a dh' ionnsuidh oirthir a 's iar na Gàeltachd gus am prionns' a choinneachadh na 'n tigeadh e, 's innseadh dha uatha-san nach robh duine dhiubh a' dol a dh' éiridh leis's an t-suidheachadh 's an robh e féin 'us iadsan aig an àm, 's e 'philleadh do 'n Fhraing. Dh' fhan Mr Muireach air taobh 's iar na Gàeltachd, fad mìos meadhonach an t-samhraidh, agus o nach do nochd am prionns' e féin ré na h-ùine sin, shaoil leis a' Mhuireach gur h-ann a leig e dheth tighinn idir, 's phill e dhachaidh do 'n taobh deas.

4. Mar a rùnaich Prionnsa Teàrlach taisdeal nan tonn dùbhghorm a dheanamh air a' bhliadhna so, bha e gu h-uaigneach ag ullachadh, mar a dh'fheudadh e, air son an turuis, le bhi 'trusadh armachd de gach seòrsa, 's a' gabhail airgid 'an iasad, a thuilleadh air a' bheagan a bh' aige féin. Thug aon Bhancair a bha 'm Pàris dha cuig mile Punnd Sasunnach 'an iasad, leis an do

cheannaich e rud maith armachd. Cha robh coluadar sam bith eadar e féin 's cùirt na Frainge mu 'n àm so; ach bha Cardinal Tencin, air an robh cùram ghnothuichean céin-thireach na rìoghachd sin, a' toirt gnùis dha, agus a' labhairt ri càirdibh as a leth. Tre a sheòladh-san fhuair càirdean a' Phrionnsa dà luing chogaidh, Ealasaid agus Doutelle, o dhithis cheannuichibh Eireannach a bha 'm Pàris. Chaidh am Prionns' air bòrd an Doutelle, agus sheòl an dà luing o oirthir na Fraing' air a' chuigeamh là de mhìos deireannach an t-samhraidh, 1745, le soirbheas fàbharrach. Air a' cheathramh là dhoibh aig fairge choinnich long chogaidh Shasunnach iad, d 'am b' ainm an Leòmhan. Thòisich an long so 's an Ealasaid a' losgadh air a' chéile. Bha Teàrlach ag iarraidh air maighstir na Doutelle a dhol a chuideachadh na h-Ealasaid. Bha Ueils d'am buineadh an long air bòrd, 's cha ghabhadh e comhairle Theàrlaich gu dhol a losgadh air an t-Sasunnach. Mu dheireadh, an déigh do 'n Fhrangach 's do'n t-Sasunnach a chéil' a laimhseachadh co olc 's a b' urrainn iad, chuir iad cùl ri 'chéile 'an tuiteam na h-oidhche. Bha mòran de làmhan na h-Ealasaid air am màrbhadh, an caiptin 'n am measg sin, agus bha 'crannadhail co mòr air am milleadh 's gu 'm b' éigin dhi pilltinn do 'n Fhraing le mòran de threathlaich chogaidh a' Phrionnsa. Ghabh an Doutelle air a h-aghart, a' cumail taobh 's iar eileanan Innse-Gall gus na ràinig i caolas Eirisca aig ceann Uidhist a chinn a deas, far na leag i acair air an treas là fichead de mhios deireannach an t-samhraidh. Agus air dhoibh fradharc cuain a dheanamh air dà luing chogaidh Shasunnaich, ghreas iad air tìr do 'n eilean sin leís na bh' aca dh' armachd.

5. Chuir Teàrlach agus a chompanaich an oidhche seachad 'an tigh an tuathanaich a bha 'n Eirisca. Bha 'n t-seachdnar dhaoin' uaisle so a leanas còmhladh ris a' Phrionnsa mar a luchd-coimhheadachd. Marcus Thulibàrdin, mac bu shine Dhiùc Adholl, a theich á Sliabh an t-Siorraimh ann an 1715, Sìr Tòmas Sheridan, Sìr Iain Dòmhnullach, oifigeach a bha 's an arm Spàínneach,

O' Sulibhan, oifigeach a bha 's an arm Fhrangach, Mr Kelly, ministeir Sasunnach, Mr Stricland, duin' uasal Sasunnach, agus Aonghas Dòmhnullach, tàinistear thriath Cinn Loch-Mùideirt, a bha air bith 'na Bhancair 'am Pàris. Gus e féin a chur as aithne bha Teàrlach air an taisdeàl so a' caitheadh deise sagairt; agus thuirt a chompanaich ri muinntir Erisca gur sagart Eireannach a bh'ann air thurus do Uidhist. Fhuair Teàrlach a mach gu'n robh Mac 'Ic Ailein agus a bhràthair, fear Bhaosdail, 'an Uidhist aig an àm, agus gu'n robh oighre Mhic 'Ic Ailein air tir-mòr 'am Mùideart. B' e fear Bhaosdail comhairleach a bhràthar, Mac 'Ic Alein, a thaobh e féin a bhi lag le aois. Chuir am Prionnsa fios air fear Bhaosdail, agus dh'fheuch e ri thoirt air a bhràthair a chomhairleachadh gu Clann Dòmhnuill a thogail 'na aobhar féin. Ach cha deanadh fear Bhaosdail sud air aon chor. Chaidh am Prionnsa 's a chuid daoine air bòrd do'n luing an ath latha, agus sheòl iad gu tir-mòr. Lean fear Bhaosdail greis de'n t-sligh' iad, agus 'an àite cuideachadh a ghealltuinn do'n Phrionnsa 's ann a dh'aslaich e air pilltinn do'n Fhraing gus am faigheadh e àm a b' fhàbharaiche. Cha deanadh Teàrlach sin; 's chaidh fear Bhaosdail d' a bhàta, 's ghabh am Prionns' air aghart gu mòr-thir. Leag e acair' an Loch nan Uamh, eadar Mùideart 'us Arasaig. Ghrad chuir e litir gu tighearn òg Chlann Raonail. Co luath 's a fhuair an duin' uasal sin an litir, thàinig e féin 's cuigear eile dhaoin' uaisl' air bòrd. Thug Aonghas Dòmhnullach mar an ceudn' air bòrd a bhràthair féin, tighearn Chinn Loch Mùideirt. B' e so an ceud Cheann Cinnidh a dh'aontaich éiridh le Teàrlach. Ghrad chuireadh air falbh e le litrichibh gu Diùc Pheirt, agus Muireach Bhroughtoin. 'An déigh beagan coluadair ris a' Phrionnsa dh' aontaich oighre Mhic 'ic Ailein éiridh leis, agus chuireadh air theachdaireachd e do 'n eilean Sgiathanach gu fiadhachadh a thoirt do Shìr Alastair Dòmhnullach 's Mac Leoid Dhunbheagain. Ach dhiùlt na daoine mòra sin gnùis idir a thoirt do'n

cheannairc, 's chuir iad fios mu'n ghnothuch gu luchd-dreuchd an rìgh 'an Duneidin 's an Lunuinn.

5. Chaidh Teàrlach 's a luchd-coimhideachd air tìr air a' chuig-eamh là fichead de 'n mhios, ann an àite ris an abrar Borghadal ann am Mùideart, a bhuineadh do Mhac 'ic Ailein no tighearna Chlann Raonail. Ghabh Aonghas Dòmhnullach, tuathanach a bhaile sin, ris féin 's ri 'luchd-leanmhuinn gu subhach. Chuireadh ceud saighdear mar gheàrd air a' Phrionns' an so. Bha Camshron-ach Lochiall a measg a' cheud fheadhainn a thàinig a dh' amharc Theàrlaich an déigh dol air tìr. Chaidh an ceann-feadhna so a dh' fhaicinn Theàrlaich air los comhairleachadh dha pilltinn do 'n Fhraing gus am faigheadh e àm a b' fhàbharaich. Ach an déigh greis chonaltraidh ris dh' aontaich esan cuideachd a' chuid dhaoine thogail. Thòisich àireamh maith eile de na cinn-fheadhna bu lugha 'leantuinn 'eisimpleir. Rùnaich Teàrlach a nis a' bhrat-ach rioghail a sgaoileadh ri crann ann an Gleann-fionain air an naoidheamh là deug de cheud mhios an fhoghair. Bha e a' deanamh imrichean beag' o àm gu h-àm leis an robh e dol ni b' fhaisg air an àite sin. Chaidh e air feasgar an ochdamh là deug gu tigh Ghlinn Ealadail, tùineachd uachdarain eile de na Dòmhnullaich. A sin sheòl e 'n là air-na-mhàireach le cuig fir fhichead 'an trì bàtaichibh, 's chaidh e air tìr aig taobh 's ear Loch Seile, fagus do 'n àite 's an robh e gus a shuaicheantas a chur suas. 'N uair a ràinig e 'n t-àite cha robh ach tearc a làthair, a thàinig gu e féin fhaicinn. Ach goirid an déigh mheadhon là thàinig còrr 's seachd ceud Camshronach thun an làthraich, agus dà fhichead fear de 'n arm dhearg ac' a ghlac iad mu 'n Cheapaich ga 'n iomain rompa. Dh' éirich Marcus Thulibàrdin an sin 'na sheasamh, agus sgaoil e bratach nan Stiùbhartach ri crann, 's chuir e mach sguilm dheas-bhriathrach ag innseadh an aobhair air son an tàinig Teàr-lach Stiùbhart a nall, agus air son na thogadh a' bhratach so. Dh' fhàiltich na Gàeil a' bhratach le caithream mhòr aoibhneis.

Bha i air a deanamh de shìde dearg agus ball geal sròil 'na meadhon, air an robh dealbh crùin rìgh agus ciste luidhe.

6. Bha rìgh Seòras ann an Hanòbhar an uair a bha 'n troimhe chéile so a' dol air aghart air taobh siar na Gàeltachd. Bha riaghladh na rioghachd fhad 's a bhiodh esan air falbh 'an urra ri àireamh luchd dreuchd ris an abradh iad Morairean Ceartais. An uair a fhuair iad sin a mach le cinnteas gu'n robh Teàrlach a' togail na 'm Fineachan Gàelach gu dhol a chogadh ri cumhachd Bhreatuinn, thòisich iad air gach ullachadh a bha 'n an comas air son cur 'na aghaidh. Chuir iad an céill lagh a bh'air a shuidheachadh roimhe sin, gu'n robh deich mile fichead Punnd Sasunnach de dhuais gu bhi aig neach sam bith a ghlacadh Teàrlach, 's a bheireadh suas do luchd dreuchd na rioghachd e. Bha Sìr Iain Cope 'na Ard Sheanalair air an arm Albannach 's an àm sin. Cha mhò na trì mìle saighdear a bha 'n Alb' aig an àm, saor o na bha 'cumail freiceadain 'an gearasdanaibh na rioghachd. Thriall Sìr Iain Cope air cheann na feachd so á Duneidin air an dearbh là air na chuir Teàrlach suas a bhratach 'an Gleann-fionain. B' e òrdugh agus rùn Shìr Iain gabhail dìreach 'an coinneamh a' Phrionnsa, 's cath a thoirt dha leis an cuireadh e fodha 'cheannairc a dh'aon tarruing. Ach b' éigin da 'n eachraidh fhàgail 'an Sruileadh a chionn nach biodh feum sam bith annt' air feadh mhonaidhean na Gàeltachd, 's ged a thug e leis àireamh cheudan mhusgaidean 'an earalas gu'n éireadh cuid de na Gàeil leis mar a bhitheadh e 'dol gu tuath, b' éigin an cur air an ais a ris gu Sruileadh. 'S gann gu'n robh duin' ag éiridh leis. 'N uair a ràinig e Coire Ghearraig far an robh dùil aig' am Prionns' a choinneachadh, chual e gu'n robh feachd co lionmhor air éiridh leis 's nach ruigeadh e leas sùil a bhi aige ri buaidh fhaotainn. 'S e comhairl' a chinnich aige féin, 's a chomh oifigich, gabhail rompa gu ruig Inbhernis far an robh sùil aige 'chuid feachd a mheudachadh tre chòmhnadh nan tighearnan Gàelach a bha dìleas do rìgh Seòras. Bha 'n duin' ainmeil sin, Foirbeasach Chuil-

fhodair, ceann suidhe Cùirt an t-Seisein, air bith aig a thùineachd dhùthchail an sin, 's chuir an Seanalair a chomhairle ris mu ciod bu chòir a dheanamh.

7. Goirid an déigh do Theàrlach a bhratach a sgaoileadh ri crann chual e gu'n robh Sìr Iain Cope a' marsail 'na choinneamh gu Coire Ghearraig, gu sgapadh nan cearc breac a dheanamh air a chuid Ghàel. Rinn na Gàeil gach cabhag a bha 'n an comas gu bhi air bràigh' a' Choire mu'n ruigeadh an t-arm dearg an t-àite, 's gu'm biodh cothrom a' bhruthaich ac' orra. Ach 's ann a ghabh iad mòr ìoghnadh 'n uair a ràinig iad mullach na beinne, nach robh nàmhaid idir ri 'fhaicinn, agus mu dheireadh 'n uair a ràinig Teàrlach agus a chual e gu'n do theich Sìr Iain do Inbhernis, dh' òl e 'dheoch slàinte, 's thug e taing do Mhr Iain Cope gu h-aignidheil, a' guidheadh gu'm b' ann mar sud a dheanadh na h-uile nàmhaid eile 'chuirteadh 'n an coinneamh. Bha 'n rathad réidh a nis roimh Theàrlach gu machair Ghall, agus ghabh e roimhe gu deas, a luchd-leanmhuinn a' sìor dhol a' meud. Bha àireamh maith de 'n tuath ag éiridh leò, ach bha na daoin' uaisle, mar bu tric, a' teich-eadh air falbh. 'N uair a ràinig na Gàeil Caisteal Bhlàir, theich tàinistear Dhiùc Adholl air falbh, 's ghabh Marcus Thulibàrdin sealbh air an fhàrdoich mar a chuid féin. B' esan mac bu shin' an Diùc a bh' ann roimh' ach air dha bhi ciontach de cheannairc 1715, thug rìgh Seòras an Diùcachd 's gach ni a bhuineadh dhi do 'bhràthair a b' òige. Thug am Marcus, ris an abradh Teàrlach 's a chàirdean Diùc Adholl, aoidheachd chridheach do'n Phrionnsa 's do gach ceann feadhna 's an fheachd. Dh' òl am Prionnsa deoch slàinte gach aoin de na cinn fheadhn' 'an Gàelic ghloin, a dh' iunn-saich e o thàinig e dh' Alba. 'An ceann dhà là, mharsail iad gu deas, agus chaidh iad a steach do bhaile Pheirt air an treas là de mhios meadhonach an fhoghair. Chaidh Seumas éigheach aig crois a' bhaile 'na rìgh Seumas VIII. Alba. Theich bàillidhean a' bhaile 's na daoine mòr 'air falbh, ach bha 'n sluagh cumant' a' leig-eadh orra mòr aoibhneas a dheanamh ri teachd Theàrlaich.

Dh' fhan e ochd là 'am baile Pheirt a' trusadh airgid feadh na dùthcha 's a' cur an airm 'an òrdugh. Chaidh Teàrlach do 'n eaglais, an t-sàbaid a bha e 'm Peirt. B' e sin an ceud àit' aoraidh Pròstanach 's an do sheas e riamh. Bha e o òig' air a thogail suas anns a' chreideamh Phàpanach, agus anns na h-uile beachd aintighearnail eil' air son an robh teaghlach nan Stiùbhartach ainmeil; féin chumhachd, àrd-ùghdarras thairis air gach cùis spioradail 'us aimsireil a bhuineadh do 'n rioghachd. A réir an fhòghluim a fhuair e, cha robh e gu tiodal no ponc de na nithibh air son na chathaich gach Teàrlach 'us Seumas a chaidh' roimhe, leigeadh as. Ach thugadh fainear gu'n do ghabh cuid de shluagh na dùthcha, a bha dìleas dha, oilbheum ri 'athair 's a' bhliadhna 1715 air son e bhi co teann 's a' Phàpanachd 's nach fuilingeadh e idir an t-aoradh Pròstanach fhaicinn no chluinntinn. Feudaidh gu'n deachaidh Teàrlach do 'n eaglais Phròstanaich air son ni-eigin de thoileachadh a thoirt do mhuinntir a' bhaile 's na coimhearsnachd; air son mòran de 'luchd leanmhuinn, bu choma leò ged nach seasadh e 'n eaglais sam bith ri 'latha.

8. Air an aonamh là deug de'n mhìos thriall Teàrlach gu deas air los Duneidin a ghlacadh. Bha gluasad mòr 's a' bhaile sin o 'n uair a chual iad gu'n tàinig e gu machair Ghall, 's gu 'n robh Seanalair Cope co fad' air falbh a tuath. Rinn muinntir a' bhaile mòran saothrach air son ballachan a' bhaile 'neartachadh, agus àireamh shaighdearan a thogail 'na measg féin gus am bail' a dhìonadh. Agus mu'n d' fhàg Teàrlach Peirt thàinig teachdair' o Iain Cope a dh' iarraidh air seirbhisich an rìgh 'an Duneidin àireamh shoithichean a bha 'n an luidhe 'am Port Lìbht' a chur sìos do Abaraidhean, far an robh an t-arm dearg a' triall, gus na daoin' aiseag gu ruig Dunbhàrr, an ear-dheas air Duneidin. Chuireadh air falbh na soithichean, 's bha sùil riu air an ais a nis gach là. Cha do chuireadh a bheag de mhoill' air feachd Theàrlaich ann a thriall do Dhuneìdin. Bha'm beagan eachraidh a bha 's a' choimhearsnachd a' tighinn 'na choinneamh air uairibh,

ach gun a bhi tighinn idir gu ionad tharruing lann. Chuir Teàrlach litir a steach do'n bhail' o Chorstorphin, mu dhà mhìl' an iar air Duneidin, ag àithneadh do luchd riaghlaidh a' bhail' iad a dh'fhosgladh nan geatachan dha-san mar Thàinistear na rìoghachd 'an ainm 'athar, 's a' gealltuinn gu'm buineadh e gu suairce ris gach neach 'us nì 's a' bhaile; ach a' bagradh mur fosgladh, gu 'n deanadh e àrd pheanas air na gheibheadh e 'an armachd 'na aghaidh, mar a bha e cinnteach as a' bhail' a ghlacadh. Chuir an litir so a' Chomhairle 'n an cabhaig glé mhòr, agus bha e 'meudachadh an troimhe chéile, gu'n robh Seumasaich uaigneach 'n a measg, a bha 'cluicheadh 'an rathad a bha fàbhharach do 'n Phrionnsa, 'n uair a bhiodh iad a' gabhail orr' a bhi dìleas do'n rìgh. Chuir a' Chomhairle fios thun a' Phrionnsa mu dhéighinn nan cumhachan air am fosgaileadh iad. Ach aig an àm so chunncas an càbhlach a' tighinn gu cladach Dhunbàrr leis an arm dhearg, agus chuireadh an ath fhios gu Teàrlach ag iarraidh beagan ùine gu smuaineachadh ciod a dheanadh iad. Dh' aithnich Teàrlach a nis gur h-ann a' caitheadh bhead air a bha iad, 's cha leughadh e 'n litir—thuirt e ris an teachdair', "e bhi dol." 'N uair a thuigeadh 'an camp' a' Phrionnsa gu'n robh 'n t-arm dearg a' dlùthachadh, 's misneachd, na Comhairl' ag éiridh, rinn iad air son am bail' a ghlacadh le car. Chuireadh naoi ceud Camshronach timchioll gu taobh deas a bhaile, 's chaidh iad, fo sgàil na h-oidhche, co dlùth air na ballachaibh 's a dh' fheud iad gun a bhi air am faicinn. Bha buidheann bheag eile glé dhlùth air a' gheata. Chuireadh fear dhiubh sin 'an riochd seirbhisich oifigich Shasunnaich a dh' iarraidh rud-eigin a dh' fhàg a mhaighstir aig a thigh féin 's a' bhaile. Ach bha Beurla Chamshronaich ro Ghàelach; thuig am freiceadain gu'm bu mhealltair e, 's chaidh òrduchadh air falbh. Ach 'an ùine ghoirid thàinig an t-inneal-siubhail a bha leis an teachdair a muigh aig a' champ air ais, 's bha e gu dhol tre 'n gheata sin. Chunnaic an luchd feall-fholuch an carbad so a' dlùthachadh, 's bha iad féin aig a' gheata mu'n d' rinn an t-inneal-siubhail ach a bhi troimhe, 's bhrùchd iad a steach mu 'n deachaidh aig an fhreiceadain

air an geata chrannadh. Mar a bha 'chuid eile de na Camshronaich fagus a làimh, cha robh ac' ach ruith a steach air a' gheat' 'us sealbh a ghabhail air a' bhail' 'an ainm a' Phrionnsa. An là air-na-mhàireach rinn am Prionnsa turus timchioll air a' bhaile, le tròmlach an airm, a' cumail nan cnoc eadar e 's gunnaidhean a' Chaisteil. Ghabh iad a steach 's an lag a th' eadar Caithir Airt 'us Creagan-aibh Shalus-borgh. 'N uair a ràinig Teàrlach an leargan fo Fhuaran Naoimh Antoni, 's ann a fhuair e 'n ceud shealladh air lùchairt a shinnsir. Theirinn e bhàrr an eich agus stad e greis ag amharc maise na h-aitreibh. Chaidh e 'n sin 'na dhiollaid 's mharcaich e thun na lùchairt,—geard dùbailte ga chuairteachadh. Bha mòran de mhuinntir Dhuneidin a' dòmhlachadh an ràthaid air gach taobh gu sealladh fhaicinn dheth, agus mòran diubh ga fhàilteachadh le gàir aoibhneis 'us bualadh bhas. Bha na Camshronaich 'an déigh beàrn a dheanamh air a' bhalla fa chomhair na lùchairt, air an deachaidh e féin 's a luchd coimhideachd a steach dìreach rompa. Co luath 's a shuidh Teàrlach 'an lùchairt a shinnsir, thugadh ma'n airidh Seumas a bhi air éigheach 'na righ Alb' aig crois Dhun-eidin. Thug na Gàeil air na maoir d'am bu dreuchd sin a dhean-amh, an deiseachan rìomhach a chur ùmp' am feadh a bha iad 'an ceann an dleasdanais ud. Bha mòran sluaigh a làthair aig an àm; agus leugh maighstir-sgoile Pàpanach litir, a' soilleireachadh do 'n t-sluagh gu'm b' e Seumas rìgh dligheach Bhreatuinn, 's gu'm b' e Teàrlach an t-oighre dligheach a thigeadh as a dhéigh.

9. Cha d' fhuair Teàrlach mòran ùin' aig an àm so gu suidhe sàmhach 'an lùchairt Holirud. Bha Sìr Iain Cope 'an déigh a chuid daoin' 'us armachd fhaotainn air tìr 'an Dunbhàrr air an naoidheamh là deug, 's ghluais e 'n aghaidh Theàrlaich. Dh' fhàg Teàrlach Duneidin leis na Gàeil gus an nàmhaid a choinneachadh. Air feasgar an fhicheadamh là choinnich an dà arm a chéil' aig àite ris an abair na Gàeil, Sliabh a' Chlamhain,—na Gaill, Preston. Bha blàr aimhleathan bog eatorr' air nach robh e furasda do na Gàeil faotainn seachad. Bha Sìr Iain Cope 'an déigh àite féin a

roghnuchadh air taobh sear a' bhoglaich sin. Chuir na Gàeil seachad an oidhche air a thaobh siar. Chomhairlich Còrnalair Gardener 'us oifigich thùrail eile 's an fheachd, do Iain Cope dol 'am badaibh nan Gàel air an fheasgar sin féin, a' deanamh cinnteach dha mur rachadh, gu'n tigeadh iadsan 'na bhadaibh-san an uair bu lugha 'shaoileadh e. Cha do ghabhadh an comhairle, 's bha fios aca mar sin ciod a thachradh. Fhuair na Gàeil seachad air a' bhoglach feadh na h-oidhch' 'an àite nach robh air a dhìonadh. Ann am briseadh na fàire rinn iad air son tòiseachadh air cath. Thàinig an gnothuch co cabhagach air Iain Cope 's nach robh ùin' aig' air son faotainn gu ceart 'an òrdugh. Bha faisg air an aon àireamh aig Sìr Iain 's aig a' Phrionnsa—mu thrì mìl' air gach taobh. Cha robh na Gàeil co maith air an armachadh ris an taobh eile. Bha mòran diubh aig nach robh ach spealan air an dìreachadh. Chaidh làdach urchraichean ghunnaidhean mòr' a losgadh 'an eudan nan Gàel, mar a bha iad a' dlùthachadh; agus gu grad 'an dèigh sin làdach ghunnaidhean caol' o cheann gu ceann de 'n arm dhearg. Cha do loisg na Gàeil gus an robh iad mu dhusan slat do'n nàmhaid. Loisg gach fear an sin an urchair a bha 'na ghunna 's thilg e uaith' i, 's thòisich iad air bualadh le claidheamh 's le speal. Cha do sheas na Gaill fad sam bith ri so. Theich an eachraidh an toiseach, 's na coisichean gu grad as an déigh. Cha do mhair a' mhire chath ach beagan mhionaidean. Thuit eadar ceithir 'us cuig ceud de'n arm dhearg 's a' chath, eadar na mharbhadh 's na leònadh. Chaill na Gàeil mu cheud fear, eadar marbh 'us leònta. 'S anns an eachraidh a bha Còrnalair Gardener. B' e so fear co cliùiteach 's a bha 'na là, mar dhuine 's mar shaighdear. Bu shaighdear cràbhach e 's an t-seadh is fearr. Ged nach tuiteadh 's a' chath ach esan 'na aonar cha bu bheag an call e. Bha, réir coslais, beachd aige roimh làimh ciod a bha gu tachairt, 's chaith e 'n oidhche mar gu 'm b' i 'n oidhche mu dheireadh. An uair a theich a chuid daoine mar chlaghairibh dheth 'n àraich, chuir e féin le glé thearc chàirdibh aghaidh air na ceannaircich, mar bha e gu

ceart ga' meas, 's lean e air am marbhadh le claidheamh 'us dag' air gach làimh dheth, gus an do thuit e bhàrr an eich air a leònadh. Ghiùlaineadh e gu tigh a' mhinisteir dlùth do làimh, 's bhàsaich e beagan uairean a thìm an déigh sin. Theich Sìr Iain còmhladh ris a' chuid bu mhò de'n eachraidh thun na crìche Sasunnaich; ged a dh'oidhirpich e thoirt orra tionndadh mu'n cuairt ris an nàmhaid, cha ghabhadh sin deanamh idir. 'S e àireamh beag de na cois-ichean a fhuair air teicheadh. Ghlacadh mar phrìosunaich còrr 'us cuig ceud deug. 'S e àireamh ro bheag a theich dheth 'n àraich gun an glacadh. Ghlac Teàrlach mòran creiche 's a' chath ud. Bha moran de na Gàeil mar an ceudn', a' cosnadh air an ceann féin feadh na raoin. Chleachd am Prionnsa 's a chuid oifigeach mòran daontachd ann an cùram de 'n mhuinntir leònta, na Sasunnaich co maith ris na h-Albannaich. Air feasgar na Sàbaid, an ath là an déigh a' bhlàir, phill Teàrlach gu lùchairt Holirud; bha 'n t-arm air dol roimhe do 'n bhaile leis na priosunaich 's leis a' chreich. Bha Teàrlach an déigh teachdair a chur do 'n bhaile feasgar là a' bhlàir ag iarraidh air na ministeiribh iad a leantuinn ri 'n dleasdanasaibh, 's nach cuirteadh grabadh sam bith orra. Ach bha na h-aodhairean ud uil' an déigh an casan thoirt leò mach air feadh na dùthcha, ach dithis no triùir, 's cha do phill iad fhad 's a dh' fhan am Prionnsa 's a' bhaile.

10. Dh' fhan Teàrlach 'an Duneidin sea seachduinean an déigh blàr sliabh a' Chlamhain. Bha e ré na h-ùine sin a' saothrachadh mar b' urrainn e anns a bhi 'meudachadh àireamh a chuid saighd-earan. Chaidh mòran de na Gàeil dhachaidh leis a' chreich a ghlac iad 's an àraich, agus tharruing iad ùine mhòr mu'n do phill iad do Dhuneidin. Thàinig àireamh de dhaoin'uaisle na Galldachd thuige le buidhnibh sluaigh leis an robh 'fheachd a' dol a' meud. Chuir e sùrd aig an àm cheudn' air trusadh airgid. Ghrad ghreas e teachd-air do 'n Fhraing an déigh a' bhlàir, air an d' iarr e 'bhuaidh a dheanamh co mòr 's a b' urrainn e. Thàinig trì soithichean an déigh a chéile thuig' as an Fhraing le armachd 'us airgiod. Bha

mòran de Sheumasaich na dùthcha 'tighinn ga fhaicinn do 'n lùchairt, 's bha e 'cur seachad na h-ùine mar rìgh a measg iochdarana féin. Ach mar a bha Caisteal Dhuneidin fathast a' cumail a mach 'na aghaidh, bhiodh e féin 's ceannard na daingnich sin gu tric a' caigeadh air a chéile. B' éigin do Theàrlach an saorsainn féin a leigeadh le muinntir a' chaisteil 's le muinntir a' bhaile mach 's a steach as a' chaisteal. Fadheòidh air do Theàrlach còrr 'us cuig mìle fear feachd fhaotainn cruinn, dh' fhàg e Duneidin air an aonamh là deug thar fichead de mhios deireannach an fhoghair, gu briseadh a steach air Sasunn. Ach ged a bha fheachd-san air dol gu maith a' meud ré nan seachduinean ud, bha 'n t-arm Sasunnach air dol 'an treisead a réir sin, 's an tomhas mòran bu mhò. Co luath 's a chuala Seòras II. mar thachair air Sliabh a' Chlamhain ghreas e nall do Shasunn le sea mìle de 'n fheachd a bh' aige cogadh 'am Flànrais, agus sea mìl' eil' a thug an Olaind dha, a réir còrdaidh. Bha Seanalair Uaid a' cur ri chéile feachd lìonmhor eil' aig a' Chaisteal Nomh' air taobh 's ear Shasuinn; agus bha rìgh Seòras a' cruinneachadh an treas armailt timchioll air Lunuinn gus am baile mòr sin a dhionadh, 's gu bhi air a stiùireadh leis féin. Ach ged a bha so uil' an aghaidh Theàrlaich, chuir e aghaidh air baile Lunuinn 'an dùil gu 'n robh na Sasunnaich co déigheil air éiridh leis 's a bha na Gàeil, agus ni bu déigheile. Ghabh e taobh 's iar Shasuinn gu faotainn seachad air Seanalair Uaid. Ach mu'n do ràinig e 'chrioch Shasunnach thréig còrr 'us mìle de 'na Gàeil e 's phill iad dhachaidh. Ach air a lagachadh 's mar bha e, ghlac e baile Charlìle, 's dh' fhàg e freiceadain 'an daingneach a' bhaile. Ghlac e Manchester an déigh sin. Ach cha robh bheag sam bith de shluagh na dùthcha 'g èiridh leis.

Air a' cheathramh là de mhìos meadhonach a' gheamhraidh ràinig Teàrlach Derbi, mu thuaiream sea fichead mìl' o bhaile Lunuinn. Bha Seumasaich a' bhail' ag aithris gu'n robh cuig mìle deug 'am feachd Theàrlaich, 's gu'n robh deich mìl' air tighinn air tìr 'an ceann a deas Shasuinn, gu iad féin a churfo a chomannd a. Ghabh muinntir Lunuinn a leithid a dh' eagal, 's chaidh gach

bancair 'us duine mòr eile 'na leithid de bhreislich 's gu 'n tugadh Di-haoine Dubh air an là sin. Ach seachad air Derbi cha rachadh na Gàeil air aon chor. Leugh iad an t-eagal 'n uair a dh' fhairich siad iad féin 'an tìr aineoil, air an cuairteachadh le trì feachdaibh, a bha gach aon diubh dà uair ni bu mhò na feachd Theàrlaich. Bha Diùc Chumberland, dara mac rìgh Sheòrais, a bh' air bith air tìr-mòr na h-Eòrp' air cheann an airm Bhreatunnaich, a nis air tighinn dachaidh, agus 'na cheannard air an dà mhìle dheug ud a dh'ainmich sinn, a thug rìgh Seòras do Bhreatunn. Bha Diùc Chumberland glé dhlùth air an aon aois ri Teàrlach. Bha 'n rìgh féin air cheann armailt Lunuinn, agus Uaid a' dlùthachadh riu o thuath, 's gu'n duin' ag éiridh leò. Chumadh comhairle chogaidh, 's rùnaich na h-oifigich pilltinn do Alba, fhad 's a bha sin so-dheanta. Cha robh Teàrlach a' dol a ghabhail an comhairle; ach a' cheud uair o thàinig e 'Bhreatunn, dh'éignich iad e gus an comhairl' a ghabhail, no bhi air fhàgail 'na aonar. Air an t-seathamh là de mhìos meadhonach a' gheamhraidh ghluais an t-arm air ais gu tuath. An uair a thuig Diùc Chumberland gu'n do phill na Gàeil, chuir e 'chuid thrùpairean as an déigh gu moille chur orra, no gach grabadh a dh'fheudadh iad. Rug iad air na Gàeil aig àite ris an abrar Penrith, ach dh'fhuadaicheadh air an ais iad le call. Cha do chuireadh tuilleadh grabaidh air na Gàeil. Air an naoidheamh là deug de 'n mhios, stad iad aig Carlìle, 's dh' fhàg Teàrlach na dh' éirich leis de shaighdearan 'an Sasunn mar fhreiceadain 's a' chaisteal. Theireadh iad réisimeid Mhanchester riu; còmhladh riu sin dh' fhàg e àireamh beag de na réisimeidean Machrach, beagan Fhrangach 'us Eireannach. Bha iad uile mu thimchioll trì ceud fear. 'N uair a dh' fhalbh Teàrlach air an ath là thug e òrdugh dhoibh mar a chleachdadh siad iad féin gus an cuireadh esan feadhainn eil' á Alba 'n an àite. Air feasgar an là sin féin ràinig iad amhainn Easg, a th' anns a' chrìch eadar Sasunn 'us Alba. Bha àth na h-aimhne gu mòr air atadh le fliuichead na h-aimsir. Ach chaidh an armailt uile thairis an oidhche sin féin, air eagal gu 'm fàsadh i

ni bu ro dhoimhne. 'N uair a fhuair iad gu taobh Alba de 'n amhainn, thog iad iolach aoibhneis air son an casan fhaotainn a ris air fraoch Alba. Bha faothachadh aig na Sasunnaich a nis o 'n uamhas a ghabh iad roimh na Gàeil. 'S gann a gheibhear saimpleir sam bith 'an eachdraidh co soilleir air a' bhoil a chuireas tnù no farmad air inntinnibh dhaoine, 's air co ullamh 's a ni sin iad gus a' bhreug a labhairt 's a chreidsinn, ris na seanachasaibh breugach a bha na paipeirean naigheachd Sasunnach a' sgaoileadh feadh na tìre 's an àm ud. O nach urrainn sinn leudachadh orra sin, aithrisidh sinn mar aon eisimpleir an comh-labhairt a bh' eadar Lochiall agus bean an tighe 's an do thog e 'chairtealan an dà là bha iad 'an Derbi. 'N uair a chaidh e steach do 'n tigh thuit a' bhean air a glùinibh 's le deuraibh air a gruaidh thuirt i ris e dh'fhàgail a dithis leanaban beò, ach e ga marbhadh féin 'n an togradh e. Thuirt an Ceann-feadhna rithe an robh i 'na céill? Fhreagair ise gu'n robh na h-uile duine na 'measg-san a' creidsinn 's ag ràdh gu'n robh na Gàeil ag itheadh na cloinne bige. Ghabh e 'n rian bu fhreagarraich air na smuainich e gu ni-eigin de chlos a chur oirre. Chualas i 'n déigh sin a' fosgladh pris 'an oisinn de 'n tigh 's ag ràdh ris a' chloinn, "Thigibh a mach, cha'n ith an duin' uasal sibh!!!" Bha iomadh seanachas eile do 'n t-seòrsa so air an aithris aig an àm. Ach 's e th' ann ni a tha ghnàth a' tachairt do dhaoinibh, 'n uair tha 'n inntinnean troimhe chéile, 's air bhoil le gamhlas, 's iad mar sin a' deanamh barrachd croin doibh féin no do 'n mhuinntir 'an aghaidh am bi iad air bhoil.

11. Thriall feachd a' Phrionnsa gu tuath o amhainn Easg 'n an trì buidhnibh. Chaidh a' chend bhuidheann a steach do Ghlascho air là Nollag, 's an dara buidheann air an ath là fo chomannd' a' Phrionnsa féin. Chuir Teàrlach cìs air Glascho gu eudach 'us caiseart a chur air an fheachd. An uair a fhuair e na daoin 'am brod uidheam thriall e gu Sruileadh air an treas là de 'n bhliadhn' ùir, 1746. Bha 'n t-arm dearg an déigh sealbh a ghabhail air Duneidin roimhe so, 's bha na h-uiread de réisimeidean a' brùchdadh

a nall á Sasunn do'n cheann-bhaile. Ach mu 'choinneamh so bha feachd nach bu bheag air tional aig Peirt 'us Sruileadh le càirdibh Theàrlaich, o dh'fhalbh e 'Shasunn, agus gus a neart a mheudachadh leò sin 's ann gu tuath a thriall e. Thòisich e 'n toiseach air séisd a chur ri Sruileadh, 's ris an daingneach làidir a bh'ann; ach mu'n gann a rinn e ach tòiseachadh thriall Seanalair Hàlaidh á Duneidin leis an arm dhearg gu là blàir a thoirt dha. Dh' fhalbh Teàrlach gu misneachail gus a choinneachadh mu leth na slighe. Air an t-seachdamh là deug de'n mhìos, dà sheachduin 'an déigh Glascho fhàgail, choinnich Seanalair Hàlaidh 's am Prionns' a chéil' air sliabh na h-Eaglais Brice. Fhuair na Gàeil an toiseach gu mullach a' chnuic, 's bha cothrom a bhruthaich ac' air an arm dhearg. Agus a thuilleadh airs in bha cur 'us cathadh uamhasach ann, a' séideadh an aghaidh nan Sasunnach. Chuir làmh dheas airm a' Phrionns' an teicheadh air làmh chlì Hàlaidh, a bha mu'n coinneamh; ach ghléidh làmh dheas an airm dheirg an làthrach 's chuir iad air theicheadh làmh chlì an airm Ghàelich. Ach a labhairt na firinn 's ann air taobh a' Phrionns' a bha 'bhuaidh. Theich an Seanalair Sasunnach, 's chuir e 'phàilliun ri 'theine, 's dh' fhàg e mòran treathlaich chogaidh as a dhéigh a thuit 'an làmhaibh a' Phrionnsa. Cha do mharbhadh de na Gàeil ach dà fhear dheug thar fhichead, agus leònadh mu shea fichead fear. Chaill an t-arm dearg, eadar na mharbhadh 's na leònadh, mu thrì ceud fear; agus ghlacadh mòran diubh na'm prìosunaich. B'e Sìr Raibeart Mac an Rothaich, tighearna Fòlais, an aon duine de'n arm dhearg a bha na Gáeil a' caoidh. Fhuair esan adhlacadh duin' uasail 'an cladh na h-Eaglais Brice.

## CAIB. XLIII.

### BLAR CHUIL-FHODAIR.

An uair a chualas 'an Lununinn mar thachair aig an Eaglais Bhric, thuit misneachd luchd-riaghlaidh na rìoghachd gu mòr. Bha iad 'an dùil 'n uair a phill na Gàeil air an ais á Sasunn nach robh iad a' dol a dheanamh tuilleadh tapaidh; gu'n robh am faobhar air maoladh. Bha 'n ana-misneachd mòr a réir sin an uair a chual iad mar a dh'éirich do Sheanalair Hàlaidh. Rùnaich luchd comhairl' a' chrùin, co luath 's a fhuair iad fo 'n anail, nach feudtadh àrd chomannd an airm Albannaich fhàgail aig Hàlaidh ni b' fhaide, agus gur h-ann a dh' fheumadh Diùc Chumberland a dhol a dh' Alba, 's an cogadh a' leantuinn an aghaidh nan ceannairceach. Chuir an Diùc aghaidh air Alba gun dàil, 's ràinig e Duneidin air an deicheamh là fichead de threas mìos a' gheamhraidh. Ghrad thòisich e air cur an airm 'an uidheam air son marsail an aghaidh nan Gàel; agus air an ath là, thriall e féin air an ceann thun na h-Eaglais Brice, 's o sin gu Sruileadh. Bha còrr 'us deich mìle fear feachd fo a chomannd' eadar Ghearmailtich 'us eile. Bha Teàrlach air cluinntinn gu'n robh 'n Diùc a' tighinn, 's bha e 'rùnachadh cath a chur air mar chuir e air Seanalair Hâlaidh. Ach bha mòran de 'chuid daoin' air dol dhachaidh an déigh blàr na h-Eaglais Bric le 'n cuid creiche 's air son aobharan eile. Chum na cinn-fheadhna comhairle chogaidh 's dh' éignich iad Teàrlach gu teicheadh do 'n taobh tuath leis na bh' aige de fheachd, 's gu'm biodh e ni b' ullaimh fo dheireadh an earraich air son deannal a thoirt air an arm dhearg. Bha Teàrlach co ain-deònach air a dhol a tuath 's a bha e air Sasunn fhàgail. Ach b' éigin geilleadh do na cinn-fheadhna. Thriall an

t-arm Gàelach gu tuath air a' cheud là de cheud mhìos an earraich 'n an dà bhuidhinn. Ghabh aneachraidh an rathad mòr tre Mhontròs 'us Abaraidhean, 's na coisichean an rathad àrd tre Bhraigh-Màrr. Bha Teàrlach féin air cheann na cuideachd so. Air an t-seatheamh là deug de'n mhios ràinig e Tigh na Mòidhe, mu thuaiream sea mìle deug o Inbhernis. Bha bain-tighearna Mhic an Tòisich ro dhìleas do aobhar Theàrlaich ged a bha 'fear 's an arm dhearg. Bha Teàrlach air son beagan làithean a chur seachad 's an fhàrdoich so. Chuala Morair Loudon a bh' air cheann nan Gàel a bha dìleas do 'n rìgh, an Inbhernis, gu'n tàinig Teàrlach thun na Mòidhe gun còmhladh ris ach prasgan beag dhaoine. Rinn am Morair air son Teàrlach a ghlacadh. Dh' fhalbh e le cuig ceud deug fear gu tighinn air gun fhios feadh na h-oidhche. Ach chuir ban-charaid eigin teachdair á Inbhernis a dh' innseadh sin do 'n bhain-tighearna. Ghabh an teachdair aithghearra talmhainn, 's bha e aig a' Mhòidh 'an trà gu'n do chuir a' bhain-tighearna gobha dubh na Mòidhe le seisear fear mar fhreiceadain timchioll air an tigh mu 'n tigeadh baoghal thun a' Phriounsa. Chuir an gobha na daoine 's an òrdugh a b' fhearr a ghabhadh deanamh. Cha b' fhada bha iad a' feall-fholuch 'n uair a chualas piobaireachd an airm a' teannadh riu. 'N uair a bha 'm pìobaire mu uidh' urchair gunna dhoibh loisg an gobha 'n urchair a bha 'na mhusgaid féin, 's rinn càch an ni ceudna, 's ghrad éirich e dheanamh sguilm dheas-bhriathrach mar a toirt òrduigh do na Dòmhnullaich, Clann Chatain, 's na Frisealaich. Bha peileir air dol 's a' phìobair a bh' air thoiseach, a chuir an ceòl 'na thàmh. 'Shaoil leis na Gàeil aig Loudon gu'm b'e Lochiall no fear eigin eile de na cinn-fheadhna bh' ann, 's ghrad phill iad air an ais a' saltairt air a chéile. Bha 'n oidhche co dorch' 's nach bu léir dhoibh cia lion a bh' air an tòir. Bha cuid anns an fheachd sin a chunnaic mòran cogaidh, ach a dh' aidich nach fac iad ruaig riamh co dòr-uinneach ri ruaig na Mòidhe. 'N uair a fhuair am Prionns' a chuid daoine ri chéile beagan làithean an déigh sud, chaidh e steach a dh' Inbhernis a thoirt a mach tòrachd na h-ionnsuidh a thugadh air

'an tigh na Mòidhe. Ach theich am Morair a null air Port Cheasaig do Shiorrachd Rois, 's dh' fhàg e Inbhernis fo mheachainn a' Phrionnsa féin.

2. Stad Uilleam, Diùc Chumberland, beagan ùin' ann am Peirt, 'an déigh do na Gàeil an taobh tuath thoirt orra. Bha 'n aimsir co fuar 's nach b' urrainn an t-arm dearg aghaidh a thoirt air beanntaibh na Gàeltachd. Ach an déigh tearc sheachduinean thriall e gu Abaraidhean, a ràinig e air an t-seachdamh là deug de cheud mhìos an earraich. Mu'n àm so bha còmhnadh sluaigh 'us airgid air tighinn as an Fhraing gu Teàrlach. Thàinig an long a ghiùlain iad gu Ceann Phàdruig. Thàinig tearc de na h-oifigich air tìr le rud de'n airgiod, ach mu'n do thàrr an còrr air tighinn gu tìr bha Diùc Uilleam rompa. Chaidh pàirt diubh a ghlacadh 's an cur do Lunuinn, 's phill an soitheach do'n Fhraing leis a' chuid eile. Goirid an déigh sin chuir na Sasunnaich as an rathad soitheach eile d'am b' ainm "Prionns' Teàrlach," air bòrd an robh ceud gu leth fear feachd air son a' Phrionnsa, agus deich mìle Punnd Sasunnach. Bha long chogaidh ga ruagadh 's a' chuan a tuath, agus an déigh ruith le chéile tre'n chaol, eadar Arcu agus tir-mòr, ruith na seòladairean an soitheach air tìr air tràigh Mhealnais, an Tunga Mhic Aoidh, 's chaidh iad féin 's na saighdearan air tìr leis an airgiod. Thog iad orra do Inbhernis an là air-na-mhàireach, ach ghlacadh iad leis na Cataich 's le daoinibh Mhorair Mhic Aoidh, 'us saighdearaibh Loudoin a bh' air am fuadachadh a null do'n dùthaich sin. Chaill am Prionnsa mar so na daoine 's an t-airgiod. Air an ochdamh là de mhìos deireannach an earraich dh'fhàg Diuc Uilleam Abaraidhean agus thriall e gu tuath, agus air a' chuig-eamh là deug ràinig e Inbher Narainn, far an do champaich an t-arm an oidhche sin. B' e sin co-ainm là breith an Diùc, agus roinn e air gach saighdear 's an fheachd cuibhrionn arain 'us chàis 'us bhranndaidh, 's thòisich iad air fleadhachas. Bha càbh-lach a' leantuinn an Diùc ris an oirthir le biadh 'us deoch mar a dh'fheumadh an t-arm a chur air tìr.

3. Bha tròmlach feachd a' Phrionnsa 'na luidh' 'an Inbhernis aig an àm so, agus gu mòr air a lagachadh le cuid diubh a bhi air sgaoileadh feadh na dùthcha mu'n cuairt a dh'fhaicinn an teaghlaichean, 's a thional bìdh, 's air cheann seirbhis a' Phrionns' ann an caochladh àitibh. Bha buidheann diubh air dol a Chataobh a sgapadh réisimeid Loudoin, 's cha robh iad air pilleadh fathast. Bha Cluainidh Mac Phearsoin, le mìle de 'luchd-leanmhuinn agus an coimhearsnaich, air dol d'a dhùthaich féin air son gu'm biodh e ni b' fhusadh dhoibh beathachadh fhaotainn 'an sin. Bha dùil gu'm pilleadh iad so uil' 'an ùine ghoirid. Ach air a lagachadh 's mar a bha feachd Theàrlaich rinn e air son là blàir a chumail ris an Diùc leis na bh' aige de armailt. Agus leis an rùn sin tharruing e mach am feachd á Inbhernis air feasgar a' cheathramh là deug, an uair a chual e gu'n robh an t-arm dearg a' dlùthachadh. Air an ath là thriall na Gàeil gu Druim Usaidh, dà mhìl' an ear air Caisteal Chuil-Fhodair. Ged a bha 'm feachd deònach air Teàrlach a leantuinn, gidheadh bha na h-oifigich an aghaidh dha blàr a sheasamh ris an Diùc 's an staid 'san robh an t-arm; an dà chuid, beag 'an coimeas ris an arm dhearg, agus gann a bhiadh. Ach mar a bha 'n t-olc 'an dàn do Theàrlach 's d'a theaghlach cha ghabhadh e comhairle nan oifigeach, aon chuid gu teicheadh rud beag gu taobh sam bith, 's dàil a chur 's a' bhlàr, no gu làthrach a roghnachadh a b' fhàbharaiche do na Gàeil,' s a bu neo-fheagaraiche do'n arm dhearg na Monadh Chuil-Fhodair.

Fadheòidh, an uair nach gabhadh Teàrlach seòladh sam bith ach a thoil féin 's na nìthibh ud, rùnaich e, le còmhnadh nan oifigeach, ionnsuidh a thoirt air feachd an Diùc feadh na h-oidhche. Bha 'n t-àit' an robh e air campachadh mu dheich mìl' o Chuil-Fhodair. Bha Teàrlach agus Morair Seòras Muireach 'an dùil gu'n ruigeadh iad an t-àite sin roimh dhà uair 's a' mhaduinn, 's gu 'n cuireadh iad an t-arm dearg thun na ruaige gu furasda. Dh'fhalbh iad mu ochd uairean a dh'oidhche, ach bha 'n triall co mall le olcas an rathaid a ghabh iad, 's nach do ràinig iad gus an robh solus na

maidne gu briseadh. Cha robh maith smuaineachadh air tòiseachadh air an arm dhearg an uair sin. Phill iad air an ais air a' cheum cheudna, gun dad ach an sgìos air son an turuis. Cha 'n e mhàin gu'n robh easbhuidh codail 's mòran sgìos air an armailt air maduinn an là fhuiltich so, bha easbhuidh bìdh orra mar an ceudna. Chaidh cuid de'n eachraidh do Inbhernis a dh'iarraidh ùrachaidh bìdh dhoibh féin 's do'n ainmhidhibh. Luidh mòran diubh sìos air an achadh, air toirt thairis le sgìos 'us ocras; thòisich cuid air glacadh 'us marbhadh bheathaichean chaorach a bha 's a' choimhearsnachd, 's ga'n deasachadh. Fhuair Teàrlach féin beagan bìdh 'us deoch 'an Caisteal Chuil-Fhodair. B' e so giullachd feachd a' Phrionns' air toiseach an là ainmeil ud, air an 16 de'n mhios.

5. Chuala Teàrlach mu ochd uairean 's a mhaduinn gu 'n robh feachd an Diùc ri tighinn. Loisgeadh urchair gunna mhòir an sin gu rabhadh a thoirt do na saighdearaibh tional as gach àit' an robh iad. 'An ceann ghreis chunncas an t-arm dearg a' tighinn air aghart 'an òrdugh catha. Bhuaileadh gach druma 's eile gus na bha ri 'm faotainn de na Gàeil a chur an òrdugh. Cha robh ann gu léir dhiubh ach cuig mìle fear. Na 'm biodh Teàrlach air faotainn an fheachd gu h-iomlan cruinn, bhiodh naoi mìle aig' air a chuid bu lugha. Bha e furasda gu leòr dha cath a leigeadh seachad an là ud, na 'm b'e sin a thoil. Mu 'n àm an robh an t-arm dearg faisg air an àit' a thogail mu'n coinneamh, bha feachd a' Phrionns' 'n an òrdugh. Chaidh iad 'n an dà chuideachd. Ghabh Morair Seòras Muireach comannda na ceud chuideachd, agus Morair Iain Drumaind comannda na cuideachd eile. B' àbhaist do na Dòmhnullaich anns gach blàr o là Allt a' Bhonnaich a bhi air an làimh dheis. 'S ann air an làimh chlì a chuireadh iad là Chuil-Fhodair, co dhiùbh is ann le meud na cabhaig a thachair sin, 's nach robh ùin' ann gu bhi toirt cuid de na fineachan, sgapta mar bha iad, gu àit' eil' ach far an do thachair do thròmlach a' chinnidh a bhi aig an àm, no is ann le leth bhreth cuid de na h-oifigich a thachair e, ag iarraidh urraim na làimhe deis a thoirt do thréibh

eil' aig nach robh e roimhe sin. Ghabh na Dòmhnullaich so gu h-olc, 's bhagair iad nach deanadh iad car. 'N uair a bha 'n dà armailt mar so a' tighinn gu maith dlù air a chéile, shéid garbh fhras chlachan meallain dìreach an aghaidh nan Gàel. Thug iad oidhirp an sin air taobh an fhuaraidh fhaotainn air na Sasunnaich. Ach bha na Sasunnaich a' gluasad mu 'n coinneamh air sheòl 's nach bu chomasach dhoibh taobh an fhuaraidh fhaotainn. An déigh greis chòmhstrì mar so, thàinig an dà armailt a dh' ionnsuidh an dearbh shuidheachaidh 's an robh iad roimhe. Thòisich an cath le gunnaidhibh mòr' air gach taobh, mu uair an déigh mheadhon là. Bha mòran aig an arm dhearg dhiubh sin a bharrachd air na bh' aig Teàrlach, agus bha 'n cuspaireachd mòran ni b' fhearr. Loisg taobh a' Phrionnsa mu cheud urchair gun dad a dheanamh air an nàmhaid ach aon duin' a leònadh; ach bha na gunnaidhean Sasunnach a' deanamh sgathadh uamhasach air na Gàeil, 's bha iadsan a' fàs ro mhì-fhoighidneach nach robh iad a' faotainn òrduigh ruith mar a b' àbhaist an aghaidh an nàmhaid. 'N uair a bha Morair Seòras Muireach ullamh gus an t-òrdugh a thoirt leum Clann Mhic an Tòisich air aghart thun an nàmhaid. Ach threòraich Morair Seòras air an aghart na réisimeidean eil' a bh' air an làimh dheis diubh sin, 's bha iad thall aig an nàmhaid le ceum cabhagach; ach anns an dol air aghart fhuair iad làdaichean uamhasach de ghunnaidhean mòra 's de ghunnaidhean caola, leis an robh an sreatha gu mòr air an tanachadh. Chuir sin 'an tomhas as an òrdugh iad. Ach ghabh iad rompa 's bhuail iad co cumhachdach a' cheud sreath de 'n arm dhearg a choinnich riù 's gu 'n do ruaig iad an còrr nach do mharbh iad diubh air an ais gus an dara sreath. Ach sheas an dara sreath an àite, 's an déigh làdach a losgadh 'an eudan nan Gàel sheas iad aca le 'm béigileidibh. Rinn iad marbhadh uamhasach air a chéile. O nach robh na Gàeil ach tearc 'an àireamh a nis fhuaradh làmh an uachdar orra. Bha stad air a chur air neirt a chatha le sud fèin. B' e àireamh ro thearc de 'n chuideachd ud a fhuair

air an ais le 'm beatha. Bha na Dòmhnullaich air an làimh chlì a' faicinn so uile gun ghluasad air an taobh féin. 'N uair a chunnaic iad gu 'n d' fhuaradh làmh an uachdair air an làimh dheis gu buileach, tharruing iad air an ais thun na dara buidhn' a bha fagas doibh air an cùlaobh. Chaidh Fear na Ceapaich, an ceannard, air aghart le prasgan beag, ach mharbhadh e. Ach 'n uair a fhuair Diùc Chumberland na sreathan a bhriseadh 'na fheachd féin air an deanamh suas le saighdearaibh eile, thug e òrdugh do 'n eachraidh feachd a' Phrionns' a' chuairteachadh o 'n taobh chùil. 'N uair a thuig na Gàeil so, thionndaidh iad air falbh gu teicheadh. Dh' oidhirpich Morair Elcho a thoirt air Teàrlach e ga chuir féin air ceann na bha slàn fathast de 'n fheachd 'us ionnsuidh a thoirt air an dara ceann de armailt an Diùc. Ach thug Sheridan agus O Sulibhan air gun sin a dheanamh. Bha làmh dheas 'us chlì an airm a nis air tionndadh an cùl air an nàmhaid agus air teicheadh. Agus rug Sulibhan air sréin an eich aig Teàrlach gus a threòrachadh air falbh dheth 'n àraich.

6. Bha 'bhuaidh gu h-iomlan air taobh an airm dheirg. Cha do mhair a' mhire-chath ach mu dhà fhichead mionaid. Theich feachd a' Phrionnsa 'n an dà bhuidhinn, aon diubh gu deas, seachad air uisge Narainn, agus an aon eile gu bail' Inbhernis. 'N uair a fhuair an eachraidh Sasunnach 'an òrdugh, an déigh troimhe chéil' a' bhlàir, lean iad 'n an dà bhuidhinn an déigh nan Gàel. Ràinig buidheann diubh sin am beul-àth 'an uisge Narainn 's sheas iad roimh na Gàeil gus an cumail air an ais. Chaidh a' bhuidheann eil' air tòir na muinntir a ghabh rathad Inbhernis. Bha eagal aca roimh 'n mheud de 'n armailt 's a lean dlùth ri chéile 's an ruaig; ach ghearr iad sios mòran de 'n fheadhainn a bha dol air leth o 'n mhòr chuideachd, 's mharbh iad cuid de shluagh na dùthcha, aig nach robh armachd idir, a thàinig le neònachas a dh' fhaicinn a' bhlàir. Cha d' rinn eachraidh a' Phrionns' a bheag sam bith a dhion do 'n fheachd aon uair 's gun do theich iad. A' chuid diubh nach do mharcaich air falbh còmhladh ri Teàrlach féin, ruith iad

air falbh, gu iad féin a dhionadh. 'N uair a ràinig na coisichean a ghabh gu deas uisge Narainn, bha 'n eachraidh Sasunnach air faotainn rompa, 's na 'n seasamh 's a' bheul-àth gus an cumail air an ais. Ach bha luchd nam breacan co colgail, neo-sgàthach, a' tighinn air an aghart 's gu'n do rinn na Sasunnaich beàrna 'n an reang troimh na leig iad seachad iad gun ghrabadh. Ach thug aon trùpair ionnsuidh air fear de 'na Gàeil a chumail air ais an déigh chàich. Thog an Gàel a chlaidheamh air a ghualainn 's thug e 'n trùpair gu talamh leis an aon bhuille. Cha d' fhoghainn leis a bheatha thoirt air falbh, ach chròm e os a cheann gus an t-uaireadair òir a spionadh dheth 's a chur 'na' phòcaid féin. Bha na trùpairean eile gabhail alla ri tapachd an t-seòid so gun ghrabadh sam bith a chur air, mu 'n dùisgeadh iad fearg na cuideachd lionmhoir eil' a bh' air thoiseach air.

7. Cha d' fhuaradh a mach riamh, le cinnteas, fior àireamh na chaidh a mharbhadh 'am blàr Chuil-Fhodair. A réir a' chunntais a chuir seirbhisich an rìgh a mach cha do mharbhadh de 'n arm dhearg ach mu leth cheud fear, agus mu dhà cheud 'us trì fichead a leònadh. Agus bha cuid a' deanamh a mach aig an àm gu'n do chaill na Gàeil mu dhà cheud deug gu leth; b' e sin ceithreamh earann na h-àrmailt, agus gu'n robh so a filleadh a' stigh ann na mharbhadh air an ruaig agus na mhort saighdearan an Diùc de 'n mhuinntir leònt' 'am fuil fhuair an déigh a' bhlair. Tha e gus an diugh, 's bithidh anns gach linn, sgreataidh ri leughadh na dhòirteadh de fhuil nan Gàel leònta le òrdugh Dhiùc Uilleim 'an déigh a' bhlàir. Fad thrì là bha 'chuid saighdearan a' tional ri chéile na gheibheadh iad de dhaoine leònta 's a choimhearsnachd agus ga 'n casgradh na 'm ficheadaibh 's an aon àite. 'An déigh am peileir a chur annta bha iad a' cur nan eanchainnean asda le stoc a' ghunna. Bha cleachdadh Dhiùc Uilleim 's na h-uile ni eil' a réir so 'an déigh a' bhlàir. Thug na h-Albannaich am Feòladair air mar fhrith-ainm air son co ciocrach 's a bha e gu fuil a dhòirteadh, 's dh' aidich a luchd dùthcha féin gu 'n robh an t-ainm freagarrach.

Fhuair e sealbh air mòran de threathlaich chogaidh Theàrlaich; agus ghlacadh àireamh de 'chuid bhrataichean air an àraich, a chaidh a chur gu ruig Duneidin agus a losgadh leis a chrochadair aig crois a' bhaile.

Chuireadh iomadh blàr 'an Alb' a b' fhuiltiche na blàr Chuil-Fhodair, eadhon leis gach brùidealachd a thaisbein an Diùc 'an déigh an là. Ach cha do chuireadh blàr riamh ann, mur robh Allt a' Bhonnaich 'na aonar, is mò ris an robh an urra, 's is mò a thàinig 'na lorg, na blàr Chuil-Fhodair. Bha misneachd an t-sluaigh, feadh Bhreatuinn uil' air tuiteam gu h-anabarrach leis an tomhas de shoirbheachadh a bh' aig Teàrlach 's an dà bhlàr a chuir e roimhe sud, 's na 'm biodh am fear so air dol leis, bha 'rèir coslais, an rìoghachd air dol gu mòr troimhe chéile. Ach 'n uair a chaill e là Chuil-Fhodair co buileach, bha sluagh na rìoghachd mar mhuinntir a fhuair saorsa o eallach ro thròm. Ach 's e rinn mòr là Chuil-Fhodair gu h-àraidh, aig an àm ud agus o sin a mach gu bràth, gu'n robh dòchas teaghlaich nan Stiùbhartach gu h-iomlan 's am feasd air a ghearradh as. Fhuair 'us ghabh Diùc Uilleam uiread de chothrom air a' Ghàeltachd an déigh an là ud, 's gu 'n tàinig e gu bhi 'na ni eu-comasach gu'n éireadh a leithid de cheannairc tuilleadh air taobh nan Stiùbhartach.

8. Theich Teàrlach dheth 'n àraich le àireamh maith eachraidh. Chaidh iad a null air uisge Naruinn aig àth na Fàile, mu cheithir mìl' o Chul-Fhodair. Sheas iad an sin tacan air cnoc, a' cur an comhairle ri 'chéile mu ciod bu chòir a dheanamh. Chomhairlich na h-oifigich do'n Phrionnsa na ghabhadh deanamh a thional ri chéile de'n fheachd, agus iad a thoirt nam beann orra, far am feudadh siad iad féin a dhìonadh o fheachd sam bith a b' urrainn an rìgh a chur 'n an aghaidh, gus an nàisgteadh an t-sìth gu h-onarach 's gu fàbharach dhoibhsan, mur faigheadh iad còmhnadh tuilleadh o'n Fhraing no 'n Spàinn. B' i so gun teagamh an aon chomhairl' a bha ceart, agus a réir coslais, a bhiodh soirbheachail dhoibhsan, agus feumail do'n luchd dùthcha na'm biodh

iad air a gabhail. Ach mar a bha Teàrlach misneachail thar tomhais air maduinn an là uamhasaich so, bha e thar tomhais ana-misneachail air an fheasgar. Cha robh e 'faicinn teàrnadh ann dha féin, ach le teicheadh gu taobh 's iar na Gàeltachd, agus á sin do 'n Fhraing, far am faigheadh e tuilleadh sluaigh a bheireadh deannal eil' air an arm dhearg. Chuir e uaith an eachraidh 's a chàirdean uil' ach seisear no mòr-sheisear; 's leò sin chuir e 'aghaidh air taobh 's iar Alba. Bha 'chuid a bha cruinn de 'n fheachd gu fuireach ann am Bàideanach gus an cluinneadh iad uaith 'an déigh sin. An uair a chuir Teàrlach a chùl ri 'luchd leanmhuinn air an dòigh so, cha robh còmhladh ris de na Gàeil ach aon duine d'am b' ainm Imhear Burc, a bha greiseag 'na Phortair sràid 'an Duneidin, agus aig an robh beagan Beurla. Bha e so gu bhi 'na fhear-iùil do 'n Phrionns' air feadh nan garbh chrioch. Threòraich Burc am Prionnsa gu Gortulaig, far an robh Morair Lòbhat, no Mac Shimidh, mar a theireadh iad ris, a' tàmhachd aig an àm. Cha do choinnich am Prionns' agus Mac Shimidh riamh gu so, ach chuir e iomadh teachdaireachd a dh' ionnsuidh Theàrlaich o thàinig e dh'Alba. Cha robh ceann feadhn' eil' ann co lùbach ri Mac Shimidh. Bha e nis 'na fhìor sheann duine; agus bu bhodach eadar dhà cheathairn e da rìreadh. Bhiodh e leis an rìgh, 's bhiodh e leis a' Phrionnsa. Thug e air a mhac éiridh 'an aobhar Theàrlaich. Cha robh a' cheud choinneamh so glé thaitneach; ach co dhiù fhuair Teàrlach 's a chomh luchd turuis biadh 'us deoch 'am fàrdoich Mhic Shimidh, agus an déigh sin ghabh iad an turus gu Inbher-Garaidh. Cha robh aon chuid biadh no àirneis 's an teach a bha 'n so, agus choidil iad air an làr 'n am breacanaibh, mar a bha iad sgìth 'an déigh dà fhichead mìle choiseachd. 'An déigh iasg geal a ghlac iad 's an amhainn a dheasachadh, thog iad orra mu mheadhon an ath là gu Gleann Peighinn, ri taobh Loch Arcaig, far an do chuir iad seachad an oidhche 'an tigh Dhòmhuill Chamshroin. Chuir Teàrlach litir á so do Bhàideanach thun nan ceann feadhn', iad a

sgaoileadh o chéile, 's deanamh air an son féin mar a b' fhearr a dh'fheudadh iad. B' éigin do na fògarraich bhochd an cuid each fhàgail 'an Gleann Peighinn, agus triall d'an cois gu Meàth Poll, agus o sin gu Gleann Biasdail, faisg air an àit' an tàinig Teàrlach air tìr an toiseach. Dh'innseadh dha a nis gu 'n robh luingeas Shasunnach 's a' choimhearsnachd air son a ghlacadh. Ach thairg tighearn òg Chlann Raonail agus càirdean eil' àite foluich a thogail dha anns nach bu chomasach do nàmhaid sam bith a lorgachadh. Ach cha 'n fhanadh e idir air tir-mòr, rùnaich e dhol a mach air feadh eileanan Innse Gall, gus e féin a chleth 'na measg sin. Fhuaradh lorg air fear Dòmhull Mac Leòid a mhuinntir an eilein Sgiathanaich a bha air bith am Barraidh ag iarraidh suim airgid a thàinig air tìr thun a' Phrionns', air son a bhi nis 'na fhear-iùil dha feadh nan ceàrnan sin. Fhuaradh ochd-ramhach bàt' 'an uidheam; chaidh Teàrlach 's a luchd-leanmhuinn air bòrd, 's mòr-sheisear sgiobaidh, air an t-seatheamh là fichead de 'n mhìos. An déigh gach ni fhaotainn ullamh chomhairlich Dòmhull do 'n Phrionnsa fuireach an oidhche sin, a thaobh coslas ro ghailbheach a bhi air an oidhche. Ach cha 'n fhanadh Teàrlach car aon oidhche ged a rachadh e fèin 's na bha còmhladh ris do 'n doimhne. B' éigin falbh. B'e Dòmhull an stiùireadair. Agus mar a dh' innis e roimh làimh, thàinig an oidhche gu bhi doinionneach da rìreadh. Bha e ag ràdh gu'm b' i sud an oidhch' a b' eagalaich, a bha e riamh air Chuan Sgìth, ged a bha e gu tric air ais 's air aghart eadar mòr-thir 'san t-Eilean Fada. Ach 'n uair a shoilleirich an là fhuair siad iad féin air oirthir Uidhist. Chaidh iad air tìr ann an Roisinnis 's a' Bheinn Mhaol. Bha ceithir peicean de mhin choirc aca 's a' bhàta. Ghlac iad bò a ghrad spad iad, 's dheasaich iad pàirt de 'feòil. Mar sin rinn iad rian air a' cheud bhiadh a ghabhail 's an eilean so.

9. Dh'fhan Diùc Uilleam beagan sheachduinean 'an Inbhernis 'an déigh là Chuil-Fhodair. Ach mu mheadhon ceud mhìos an t-samhraidh chaidh e suas do Chille-Chuimein, gu bhi ni b' fhaisg

air dùthaich nan Seumasach. Bha armailt a' Phrionns' an déigh an daingneach a bha 'n sin a leagadh gu làr, agus b' éigin camp a dheanamh air son an airm dheirg. A so thòisich an Diùc a' cur a mach buidhnean shaighdearan feadh na dùthcha mu'n cuairt, a bhuineadh do na cinn fheadhn' a dh'éirich le Teàrlach, a' losgadh 's a chreachadh, 'sa ghlacadh. Bha na neo-chiontaich, co maith ris na ciontaich, a' fulang call le bhi losgadh an tighean, 's a toirt air falbh an cuid spréidhe. Bha dùil aig Diùc Uilleam gu'n glacadh aon de na buidhnean ud am Prionnsa féin, agus mar nach robh e air son fhaicinn beò, thug e òrdugh gun iad a dheanamh phrìosunach idir, a bha 'filleadh ann gur h-ann a mharbhadh iad na h-uil' a bha coslach ri bhi da rìreadh 's a' cheannairc. Agus uaith so chaidh mòran a chur gu bàs gu neo-chiontach air son iad a bhi teicheadh o na saighdearaibh. Ach bha cuid de na h-oifigich nach tug ùmhlachd do 'n òrdugh so agus a thug a steach mòran phrìosunach. 'N uair a lìonadh prìosunan an taobh tuath leò sin, thòisicheadh ga 'n cur a Lunuinn air soithichibh mall, mì-ghoireasach. Bha mòran de 'n t-sluagh sin a' bàsachadh air an taisdeal leis an droch ghiullachd a bha iad a' faotainn, 's cothrom aig na seòladairibh an toil féin a dheanamh riu. Rinneadh àireamh mòr de 'n t-sluagh chumanta 'na 'm prìosunaich, ach cha do thuit de na cinn-fheadhn' 'an làmhaibh an luchd riaghlaidh ach seachdnar, —Iarla Chròmpa, Iarla Chilmàrnoc, Marcus Thulibàrdin, a thàinig a nall còmhladh ri Teàrlach, Morair Moréna, agus Morair Lòbhat, agus Mr Iain Muireach, an Rùn-Chléireach. Fhuair a' chuid eile de na cinn fheadhn' air teicheadh gu céin thiribh fa leth na Roinn-Eòrpa, no air iad féin fholuch 's a' Ghàeltachd gus na nàisgeadh an t-sìth. Bha Alb' uile, gu h-àraidh a' Ghàeltachd, air a cuairteachadh le càbhlach gus na h-uile fear-fuadain a b' urrainn iad a ghlacadh; agus thog na cinn-fheadhna 'bha dìleas do 'n rìgh an cuid daoine gus na fògarraich a choinneachadh anns gach ceàrna de 'n tìr air an tugadh iad aghaidh. Agus b' iongantach a chaidh duin' idir dhiubh as. Air son na chaidh a thional de chreich le saigh-

dearaibh an Diùc, cha robh cunntas idir ga chumail air. Bha maoin nan dùthchanna fa leth 's a' Ghàeltachd, aig an àm ud, a' comh-sheasamh, cha mhòr gu h-iomlan, ann an spréidh. Agus 'an àm an t-samhraidh, bha 'n tuath, cha mhòr gu h-iomlan, 'an urra ris an spréidh air son cumail suas. Agus bha mòran diubh a' bàsachadh leis a' ghort 'n uair a thugadh uatha gach creutair gluasadach a dheanadh feum do dhuine. Bha spréidh co lìon-mhor air an tional gu coimhearsnachd Chille-Chuimein, 's gu 'm biodh air uairibh dà mhìle mart air an aon dròbh; 's ceithir chos-aich eile réir sin. Thàinig dròbhairean á Sasunn le sporanaibh troma 'cheannach na spréidhe so. Bhiodh mart no each air leth-chrun, 's caoraich 'us gabhair a réir sin. Bha 'n Diùc a' roinn an airgid so air na buidhnibh a bha trusadh na spréidhe. Bu co lòm an léir sgrios a rinn iad air na ceàrnaibh ud 's gu bheil neach a bha 'na shùil fhianuis air na thachair a' sgrìobhadh gu 'm feudadh duine leth cheud mìl' fhalbh gun duine, gun ainmhidh, gun tigh fhaicinn, ach làthrach loisgte. Ged a bha fulangais an t-sluaigh tròm, cha d' éirich a dheanamh dìoghaltais air na saighdearaibh air son sud uil', ach seachdnar cheathairneach Ghlinn Moiristoin. Rinn iad sin iomadh creachadh air na creachadairibh. Bha iad air iad féin a cheangal ri chéile le mionnaibh nach dealaicheadh iad ri chéile, 's gu'n seasadh iad a mach gus an tigeadh an t-sìth. Bhiodh iad air uairibh a' dol roimh na saighdearan an àite cumhang 's a losgadh làdach no dhà na measg, agus an sin a' dol air ais leis an spréidh gus an àit' o 'n tugadh an toiseach iad. Dh' fhalbh an Diùc á Cille-Chuimein air an ochdamh là deug de mhios deireannach an t-samhraidh 's thàinig rud-eigin lasachaidh an déigh sin air obair a' chasgraidh 's a' chreachaidh.

10. 'An ceann beagan làithean 'an déigh do Theàrlach 's do 'luchd coimhideachd tighinn air tìr 's a' Bheinn Mhaol, rùnaich iad a dhol do Steòrnabhagh a dh'iarraidh soithich anns am faigh-eadh am Prionns' a null do 'n Fhraing. Air an taisdeal sin, mu'n gann a bha iad leitheach slighe shéid a' ghaoth gu stoirmeil, agus

b' éigin doibh dol air tìr 'an eilean Scalpaidh, mu choinneamh Tairbeart a 's ear na h-Earadh. Bha Dòmhull Mac Leòid eòlach air Dòmhull Caimbeul, tuathanach an eilein, 's threòraich e 'phàirtidh gu tigh an duine sin. Chuir siad iad féin fo ainmibh eile; b' e O Sulibhan athair a' Phrionnsa; bu cheannaichean Arcach iad a chaill an long air an Du-Irtich, air taobh 's iar Ile, agus bha iad a' dol a Steòrnabhagh gu soitheach fharadh a bheireadh dhachaidh iad. Thug an Caimbeulach a bhàta féin 'an iasad do Mhac Leòid gu dhol air an turus sin, 's gu'm fanadh càch far an robh iad gus an cluinneadh iad uaithe. Air an treas là de 'n Mhàigh thàinig fios gu'n do shoirbhich le Dòmhull, 's ghluais na falbhanaich uil' air an turus; ach mar a b' àbhaist shéid a' ghaoth gu doininneach 'an aghaidh Theàrlaich, 's an àit' a dhol timchioll na Pàirc' air a' mhuir, b' éigin da gabhail a steach gu Ceann Loch Shì-Phort, agus coiseachd tarsuinn a' mhonaidh gu ruige Steòrnabhagh, a bha còrr 'us fichead mìl' uaithe, feadh oidhche fhliuich, dhuirch. Mu mheadhon an ath là ràinig a' phàirtidh Rudh' Aranais air bun Loch Steòrnabhaigh, 's chuir iad fios gu Mac Leoid e thighinn thuca le biadh. Ghreas an Leòdach gu sin a dheanamh, 's threòraich e iad gu tigh bain-tighearna Chill-Duinn, a bha tùineachadh 'an Aranais aig an àm. Chuir am Prionnsa 's a chàirdean an oidhche seachad 'an sin. Ach air do Mhac Leòid pilltinn do Steòrnabhagh, fhuair e mòran de mhuinntir a' bhaile fo 'n armachd, air dhoibh a chluinntinn o mhinisteir Uidhist gu an robh am Prionns' air tighinn le feachd lìonmhor a ghlacadh 's a chreachadh a' bhaile. Anns a' chàs so cha d' àicheadh Dòmhull nach robh am Prionns' air tighinn, ach ars esan 's beag a tha 'dh' iomradh aig air tigh no bail' a ghlacadh. 'N uair a thuig na Leòdhasaich mar bhà, thuirt iad nach robh iad air son cron sam bith a dheanamh air a' Phrionns' ach e bhi falbh. Feudar ainmeachadh an so gu'n robh Mac Coinnich òg, mac an fhir a leònadh 'an Gleann Seile, air sgur a bhi 'na Sheumasach, agus air a' chuid fearainn fhaotainn air ais o 'n chrùn. Chuir e fios air na Leòdhasaich roimhe sud gu

ruige Brathain gu dhol a chogadh. 'N uair a thuig iad gur h-ann an aghaidh a' Phrionns', cha deigheadh iad idir ann. Phill iad dhachaidh.

11. Cha 'n fhaigheadh Teàrlach a nis duin' a dh'fhalbhadh leis. Bhris an sgiobair ris na chùmhnantaich Mac Leòid an còrdadh, air eagal gu'm biodh e air a ghlacadh leis an luingeas Shasunnach; 's cha robh maith a dhol a labhairt ri duin' eile mu'n ghnothuch. Mar sin b' éigin do Theàrlach 'aghaidh a chur air fairge le bàta beag a' Chaimbeulaich. Bha e 'rùnachadh cumail thun na mòr-thir; ach mu'n deachaidh iad fad air an aghart chunnaic iad dà luing a' tighinn 'n an coinneamh, 's ruith iad suas gu bun Loch Shì-Phort, 's chaidh iad air tìr 'an eilean Shì-Phort, anns nach robh ach tearc de iasgairean a' fuireach, agus a bha caoineachadh an cuid éisg air an leacaidh an uair a chunnaic iad am bàt' a' tighinn gu tìr. Shaoil leis na h-iasgairean gu'm bu luchd preasaidh a bh' annt' a chuir an dà luing ud uatha, 's thug iad an casan leò, a' fàgail an cuid éisg air an sgaoiltich. Chòmhnuich am Prionnsa 's a luchd leanmhuinn ceithir làithean air an eilean aonaranach so, anns a' bhothaig a bh' aig na h-iasgairibh, agus seòl a' bhàt' air a sgaoileadh thairis orr' air son dìon. Bha iad a' deasachadh am feumalachd de'n iasg chaoin, agus bha bain-tighearna Chill-Duinn an déigh bò a reic riu, agus pailteas siùcair 'us branndaidh a thoirt doibh a nasgaidh, agus beagan de mhin choirce, nithe a bha ro fheumail doibh aig an àm. Air an deicheamh là de'n Mhàigh sheòl iad air aghart do Uidhist. Thaghail iad 's an eilean Ghlas, no Scalpaidh mar theirear ris a nis, gu Dòmhull Caimbeul a phàigheadh air son a' bhàta. Bha ceathrar dhaoine gà 'm feitheamh mar bha iad a' dol gu tìr. Chuireadh Imhear Burc a bhruidheann ris na daoinibh so, ach ciod a bh' air an aire. Thuig Imhear gur h-ann air son am bàta a ghlacadh a bha iad, co luath 's a thigeadh i air tìr. Ghrad leum e steach, 's shàth e mach o'n laimrig i mu'n do thàrr na h-eascairdean grèim a dheanamh oirre. Mar a bha iad ag iomradh 's a seòladh

suas oirthir na h-Earadh bha na luingeas Shasunnach a dlùthachadh riu, 's a cur eagail orra; 's b' éigin a bhi dol a steach do na geothachaibh ga 'm foluch féin. Tha luchd eachdraidh na codach so de thurus a' Phrionnsa, le aon ghuth ag innseadh nach robh boinn' uisg' ac' air bòrd 's a' bhàta, 's gur i dràmag air mhear shàl 'us min choirc an dinneir a bh' aca. Ach 's e 'n aon reuson is urrainnear a thoirt air son sud, eagal am beath' a bhi orr', a dhol air tìr 'an àite sam bith eadar an Tairbeart 'us Ròghadal, oir 's gann a tha ionad 's an uidhe sin anns an tugadh iad sròn a' bhàta gu tìr nach faigheadh iad pailteas uisg 'ann. An déigh caol theàrnadh o iomadh cunnart, chaidh luchd a' bhàta steach do Loch Uisgebhaidh 's a' Bheinn Mhaol. Chaidh iad gu bothan àiridh a sin a bha trì mìl' o 'n chladach, far an do stad iad beagan làithean. Chuir Teàrlach fios a sin gu seana Mhac 'ic Ailein a bha chòmhnuidh 'an Uidhist, gu'n robh e air teachd gu 'choimhearsnachd, agus air dhroch càradh. Thàinig an duin' uasal sin air ball a dh' amharc Theàrlaich, 's thug e feumalachd bìdh 'us eudaich da ionnsuidh. 'An ceann là no dhà bha bothan grinn air ullachadh do'n Phrionns' ann an Gleann Crùbasdail, 'am meadhon Uidhist a' chinn a deas, far an robh e gu comhfhurtail fad dhà sheachduin. Bha e cur seachad na h-ùin' ag iasgach 's a' sealg. Bha Mac 'ic Ailein 's a' bhain-tighearn gu tric a' tighinn ga amharc; agus thug iad dha dà fhear dheug a bha ghnàth air freiceadain mu'n tigeadh eascaraid am fagas. Ach air do oifigich an rìgh cinnteachd fhaotainn air gu'n robh e 's an Eilean Fhada, chuireadh uiread de shaighdearan 's de luchd rannsachaidh air tìr an Uidhist, 's bha e air a chuairteachadh leò air gach làimh co mòr 's nach b' urrainn e fuireach ni b' fhaide 's a' ghleann ud. Air a' cheathreamh là deug de mhios meadhonach an t-samhraidh, chaidh e féin 's a luchd leanmhuinn do 'n bhàta, 's fad cheithir là deug eile bha iad air an ruagadh o shliabh gu tràigh leis na nàimhdibh co dian 's nach robh ac' ach caol theàrnadh gach uair de 'n là 's de 'n oidhche o thuiteam 'n an làmhaibh. Air a' cheathramh là fichead b' éigin dealachadh

ri Mac Leòid 's ris gach caraid dealaidh eil' ach O Neil a mhàin. A réir coslais b' ann air an oidhche sin féin a threòraich O Neil am Prionnsa gu bothan àiridh anns an robh Fionghall Dhòmhnullach gus a choinneachadh. Bu nighean Fionghall do sheann fhear Baile Mhuilinn. Bhàsaich a h-athair 'n uair a bha i na leanabh, 's phòs a màthair a rìs Uisdean Dòmhnullach, fear Armadail 's an Eilean Sgiathanach. Bha Uisdean Dòmhnullach 'na cheannard air aon de na buidhnibh a bha nis 'an Uidhist air tòir a' Phrionnsa. B' ann còmhladh ri 'màthair bu trice le Fionghall a bhi 'fuireach; ach bha i air tighinn a nall a dh'amharc a bràthar aig an robh Baile Mhuilinn, 's d'am buineadh an àiridh 's an robh i 'n oidhch' ud. Chunnaic O Neil an rìbhinn so ann an Ormacleit, 'an tigh Mhic 'Ic Alein 's tha cuid ag ràdh gu 'n robh comh-chòrdadh eadar esan 'us i gu 'n coinnicheadh i 'm Prionnsa 's an àiridh ud air a leithid sud a dh'oidhche. 'S ann mar sud a bha. 'N uair a ràinig Teàrlach agus O Neil an àiridh chaidh O Neil a dh' fhaicinn co bha stigh; 's thuirt e ri Fionghall gu 'n tug e caraid ga h-amharc. Dh'fheòraich ise am b' e 'm Prionnsa? Thuirt O Neil gu 'm b' e. Thug O Neil 'an sin a steach am Prionnsa, a dh'fhàiltich Fionghall, 's fhuair e féin 's a 'charaid an t-àite suidhe b' fhearr a bha stigh. 'An déigh comh-pàirteachadh de mhèis bhainne 's ghruith, chaidh còrdadh a dheanamh eatorra gu'n tugadh Fionghall am Prionns' a mach do 'n Eilean Sgiathanach 'an riochd mnà muinntir gu tigh a màthar.

12. 'An déigh iomadh grabadh 'us cunnart nach urrainn sinn ainmeachadh, fhuair Fionghall litir cead-siubhail o 'h-oide, air a son féin 's air son a mnà muinntir, Beti Burc, an t-ainm a bha'm Prionnsa gu fhreagairt; agus litir eile bha Beti Burc gu ghiùlan gu bean an tighe mar theisteanas, ag innseadh gu'n robh i maith air calanas, 's air nithibh mar sin. Chuireadh trusgan bainionn mu Theàrlach air feasgar an ochdamh là fichead de'n mhìos, agus mu chiaradh na h-oidhche sheòl iad o'n Bheinn Mhaoil. B' éigin do 'n Phrionnsa dealachadh ri O Neil an sud. Cha leigeadh

Fionghall a steach air stoc an eithir e, o'n a bu Ghall e, air eagal gu'm brathadh e iad 'n an tigeadh baoghal air bith 'n an caraibh. Bha Nial Mac Eachainn, comhalta do Mhac 'Ic Ailein, aig Fionghall féin mar ghille freasdail. Mu mheadhon là na Sàbaid, an naoidheamh là fichead de'n mhìos, chaidh iad air tìr 's a' Chamus Mhòr 'an Cille-Mhuire Thròtarnais, faisg air tigh Mhòghstard, a bhuineadh do Shìr Alastair Dòmhnullach. Chaidh Fionghall 'us Nial suas gu tigh Mhoghstard, a' fàgail Bheti Burc air a' mhol. Ged a bha ceannard aon de na buidhnibh rannsachaidh a stigh roimpe, fhuair i rian air a' ghnothuch innseadh do 'n bhain-tighearna. Bha Sìr Alastair 'an Cille-Chuimein còmhladh ris an Diùc. Thachair do Mhr. Alastair Dòmhnullach, fear Chinnse-Borgh, Siamarlan Shìr Alastair, a bhi am Mòghastard aig an àm. Bu deadh charaid esan do'n Phrionnsa. Cha 'n fhanadh an Siamarlan ri 'dhinneir. Thug a' bhain-tighearna dha dòrlach bhrioscaidean 'us botal beag fion' air son lòn siubhail. 'S e rinn an Dòmhnullach còir an cladach a thoirt air 's biadh a thoirt do Bheti Burc; agus an déigh sin am falbhanach sgìth a threòrachadh gu thigh féin 'an Cinnse-Borgh. Dh' fhan Fionghall 's Mac Eachainn ri 'n dinneir 's an tigh mhòr; an déigh sin mharcaich iad còmhladh ri dithis no thriùir eile, mar gu'm b' ann dachaidh. Ach dhealaich iad riu sud agus chaidh iad do Chinnse-Borgh, an oidhche sin. 'N uair a shuidh Teàrlach gu 'shuipeir, bha Fionghall air a dheis, agus bean Chinnse-Borgh air a thoisgeul. Choidil Teàrlach deich uairean a thìm 'an Cinnse-Borgh. Ach b' éigin falbh leis do Phortrigh an ath là. Bha solarachadh air a dheanamh air son fhaotainn do eilean Rasaidh an oidhche sin. Dh' fhàg e tigh Chinnse-Borgh 'san trusgan cheudn' anns an tàinig e ann. Ach cheangail fear an tighe deadh dheise Ghàelach ann an neipicin, a thug e leis fo achlais gus an d' ràinig iad bad coille nach robh fad as; agus an sin mhùth am Prionns' eudach. Leig fear Chinnse-Borgh slàn leis, 's ghabh Teàrlach 'us Nial Mac Eachainn air an aghart do Phortrigh, astar cheithir mìle deug, agus giullan òg aca 'na fhear iùil.

Ghabh Fionghall rathad bu ghiorra agus nighean bheag còmhladh rithe, 's bha i 'm Port-rìgh greis roimh Theàrlach. Choinnich iad a chéile 'an tigh òsd' a' bhaile, mu thuiteam na h-oidhche. Dh'fhan Teàrlach greis mhaith 's an tigh sin, a' còmhradh ri fear Dòmhull Ruadh a bha 'n déigh eithir a sholarachadh anns an gabhadh e 'n t-aiseag do Rasaidh. Dhealaich e 'n so ri Nial 's ri Fionghall, a' toirt iomadh taing dhi air son na thachair. Mu bhriseadh an là an ceud là de mhios deireannach an t-samhraidh, chaidh e do 'n bhàt' aisig, 's chaidh e air tìr 's a Ghlàm 'an Rasaidh. Chuir e suas a chairtealan 's an eilean sin 'am bothan chaorach, 's choidil e air leabaidh fhraoich. Cha d' fhan e 'n sin ach dà là. Air feasgar an treas là de 'n mhios, ghabh e gu fearann an Eilein Sgiathanaich a ris, 's an eithir a thug do Rasaidh e, agus Callum Mac Leòid 'na sgiobair, 's na fhear treòrachaidh dha. Mu aon uair deug a dh' oidhche chaidh iad air tìr aig Creag Mhic Neacail, fagus do Sgorabreac. Thog iad an cairtealan 'am bà-theach salach, agus gu maith tràth air an ath mhaduinn dhealaich Teàrlach ris an sgiobadh 's ris a' bhàta, 's dh' fhalbh e féin 's Callum Mac Leòid gu Srath Mhic Ionmhuinn. Bha Teàrlach 'na ghill' aig Mac Leòid, a' giùlain na màlaid air a mhuin. Bha deich mìle fichead aca ri choiseachd thun an t-Srath; agus thug iad là 'us oidhch', air a choiseachd, a' cumail, mar a b' urrainn iad á sealladh nam bailtean. Thug Mac Leòid am Prionnsa gu tigh peathar dha, a bha pòsd' aig Iain Mac Ionmhuinn, a bha 'na oifigeach 'an cogadh a' Phrionnsa gu là Chuil-Fhodair. B'e Luthais Caw an t-ainm a bh' air gille Challuim 'ic Leòid. Ach dh' innis Callum an gnothuch gu h-uaigneach do fhear a pheathar; a bha ro aoibhneach air son Teàrlach fhaicinn.

13. Ghabh Teàrlach biadh 's an tigh sin, 's rinn e slaic chodail; ach dh'fhalbhadh leis gu tìr-mòr an oidhche sin féin. Dh' fhan Callum còir far an robh e, agus dh' fhalbh fear a pheathar agus Mac Ionmhuinn an t-Srath féin leis a' Phrionnsa. Air maduinn an ath là chaidh iad air tìr 'an àite ris an abrar a' Mhalach

Bheag, air taobh deas Loch Neimhis. Bhuineadh am fearann mu'n cuairt do 'n àite sin do na cinn-fheadhn' a dh' éirich le Teàrlach. Ach 's ann a choisinn sin do'n dùthaich a bhi ni bu teotha do'n Phrionnsa. Bha gach ceàrna de 'n dùthaich làn shaighdearan 'us luchd rannsachaidh air son nan uaislean a bh' air bith 's a' chogadh. Agus mar sin 's ann a bha 'n gnothuch ni bu chunnartaiche do Theàrlach 'an so na bha e 's na h-eileanaibh féin. Ré chuig là fichead cha robh aig' ach caol theàrnadh a là 's a' dh'oidhch' o bhi air a ghlacadh. Phill a chàirdean a thàinig leis as an Eilean Sgiathanach dhachaidh, 's bha fear Ghlinn Ealadail 'na fhear-iùil da. Thug fear a mhuinntir Ghlinn Garaidh sgeul doibh air seachdnar cheathairneach Ghlinn Moireastoin, a bha e cinnteach a nochdadh gach caoimhneas a b' urrainn iad do Theàrlach. A réir seòlaidh an fhir so fhuair fear Ghlinn Ealadail lorg air an uamhaig 's an robh iad a' taghal, 's dh'fheòraich e dhiubh an gabhadh iad cùram dheth féin 's de thighearn òg Chlann Raonaill, 's iad air an sàrachadh a' teicheadh o naimhdibh a bh' air an tòir. Thuirt na gaisgich gur h-iad a ghabhadh, iadsan ga'n coinneachadh air a leithid so a dh'uair aig Coire Ghoth, 'am bruthaichibh Ghlinn Moireastoin. Air an uair shònruichte thàinig fear Ghlinn Ealadail agus am Prionnsa, agus ga fhàgail-san tacan air falbh, chaidh e féin dh' fhaicinn cò bha stigh. Cha robh làthair ach triùir de na ceathairnich aig an àm. Thug iad fiadhachadh do'n cheann feadhna tighinn a steach. Ach an uair a chunnaic iad nach b' e tighearna Chlann Raonaill a bh'aca, ghlaodh iad a mach le aoibhneas, "Am Prionns'! am Prionns'! a bheatha do Choire Ghoth." Thàinig an ceathrar eile goirid an déigh sin, 's bhòidich iad uil' air an cuid biodag gu'm biodh iad dìleas do 'n Phrionnsa, 's nach cluinneadh duine gu 'n robh e còmhladh riu gu ceann là 'us bliadhna. Bha so air an naoidheamh là fichead de cheud mhìos an fhoghair. Goirid an déigh sin ghluais e gu deas air los faotainn do'n ionad fholuich 's an robh Cluainidh agus Lochiall. Bha e air faotainn a mach gu'n robh iad 'an àite teàruint' 'am beanntaibh

Bhàideanach. Ach mar a bha 'n dùthaich làn shaighdearan, a bha falbh 'n am buidhnibh beaga, cha b' urrainn e dheanamh ach aghartas beag gach là. B' ann air an deicheamh là fichead do 'n mhìos a ràinig e bothan Mheall an Iubhair, maille ri ceathrar luchd leanmhuinn. Bha Cluainidh agus Lochiall air bith chòmhnuidh 's an asdail so, cha mhòr o là Chuil-fhodair; 's bha càirdean a' cumail riu gach goireas 'us comh-fhurtachd a bha feumail doibh. Feudar a ràdh gu'n tàinig crìoch air allaban Theàrlaich, anns co fad 's a bhuineadh sin do Alba, 'an là fhuair e 'n comunn Chluainidh agus Lochiall.

---

## CAIB. XLIV.

### TEICHEADH THEARLAICH DO 'N FHRAING.

Beagan làithean an déigh do Theàrlach dol do bhothan Mheall an Iubhair dh'atharraich na fògarraich an ionad foluich gu àit' eil' air Leitir na Lic, mu dhà mhìle ni's faide shuas ann am Beinn altair. Thug iad an sìth-bhruth mar ainm air an ionad fholuich so; agus tha 'n fheadhainn a chunnaic e, ag ràdh gu 'm bu mhaith an t-ainm e, gu'n robh iad co teàruint' ann o thuiteam 'an làimh an nàmhaid, 's a b' urrainn na sìthichean a bhi 'n am bruth féin. Ach cha robh aig Teàrlach ri fuireach fada 's an fhàrdoich so. Mu 'n t-seathamh là de mhìos meadhonach an fhoghair thàinig dà luing chogaidh Fhrangach do Loch nan Uamh, d' am b' ainm L' Herus, agus La Princessi, air los am Prionns' aiseag do 'n Fhraing. Fhuair Teàrlach an naigheachd thaitneach sin air maduinn an treas là deug, 's theirinn e féin 's a

luchd leanmhuinn do 'n chòmhnard gun dàil; ach o nach feudadh iad a bhi coiseachd ach feadh na h-oidhche, cha do ràinig iad an luingeas gus an naoidheamh là deug. Chum Teàrlach na luingeas trì là 'an déigh dha dhol air bòrd, gus am faigheadh àireamh mòr de na fògarraich sgìth a bha feadh na dùthcha cothrom air teicheadh. Sheòl iad air an treas là fichead de'n mhìos. Ghabh trì fichead duin' uasal, agus cuig fichead 's a seachd de 'n tuath cheathairn an t-aiseag do'n Fhraing còmhladh ri Teàrlach. Air an naoidheamh là fichead ràinig iad gu sàbhailte Morlaix 's an Fhraing, ni a bha 'na mhòr chomhfhurtachd d'a athair 's d'a bhràthair, prionns' Eanruic, a bha ro imneach mu 'thimchioll o là Chuil-Fhodair.

2. Theireadh Teàrlach gu tric, ann a thurusaibh sgìth air feadh eileana 'us gharbh chriochan na Gàeltachd, nach robh 'an dàn da tuiteam le teine no uisge, no bhi air a ghlacadh le naimhdibh, a' thaobh co tric 's a bha e 'caol theàrnadh o gach gàbhadh dhiubh sin. Gun teagamh thachair iomadh ni ris ré a chuig miosan allabain, o 'm biodh neach ullamh air tighinn gu leithid sin a chomhdhunadh. Ach 's e nì sonruicht' a tha ri thoirt fainear mu thimchioll Theàrlaich, an dìlseachd a bha gach àird 'us ìosal ris an d' earb se e féin a' taisbeanadh dha ré na h-ùine a bha e fo 'n choill. Bha na deich mìle fichead Punnd Sasunnach ud de airgiod ceann as, agus o là Chuil-Fhodair, sin air a sheirm 'an cluasaibh gach neach, air gach dòigh a ghabhadh deanamh gus am buaireadh a dheanamh ni bu ro chumhachdaich; ach ged a bha mìle Punnd Sasunnach 'an là ud co luachmhor ri 'chuig no shea uiread sin an diugh, cha mhò a bha de bhuaidh aige sud air na ceudaibh do fhir 's de mhnathan da 'm b' aithne dol a mach 'us tighinn a steach a' Phrionnsa, na ged a b' iad sligean a' chladaich a bhithteadh a' tairgseadh dhoibh. Cha bhrathadh iad e air son an t-saoghail. 'S ann fo 'n ainm Mòrag a bhiodh càirdean a' labhairt uime. Rinneadh bàrdachd dha fo 'n ainm so, "Agus ho Mhòrag," &c. Tha sgriobhadairean gach rìoghachd 'us cànain 's an Roinn-Eòrp' a'

moladh na 'n Gàel air son na dìlseachd so. Agus 's e 's o an aon ni co-cheangailte ris a' cheannairc uamhasaich ud, air son am bheil dad sam bith de aobhar uaill aig Gàeil. Air son làmh sam bith eil' a bh' aig ar sinnsearaibh 'an cur air aghart na ceannairc, buinidh nàire dhuinne, agus mòr aobhar taingeileachd gu 'n do chuireadh fodha i mu'n do rinn i tuilleadh calla.

3. Ged a chaol theàruinn am Prionnsa féin, mar a rinn e, o thuiteam fo mheachainn a naimhdean, bu daor a phàigh mòran de 'luchd-leanmhuinn air son an dìlseachd dha. B' iad a' cheud fheadhainn a dh' fhuiling 'na aobhar am freiceadain a dh' fhàgadh 'an Caisteal Charlìle 'an déigh dha pilltinn á Sasunn. Ghlac Diùc Uilleam an daingneach sin an ceann là no dhà an déigh do Theàrlach dealachadh riu. Lìbhrig iad suas an daingneach air chumha gu 'm faigheadh iad as le 'm beath' aig an àm, 's gu'm biodh iad air am fàgail 'an làmhaibh an rìgh. Rinneadh prìosunaich dhiubh uile. Chuireadh na h-oifigich uile gu bàs, agus an còrr nach do chuireadh 'am prìosun de na saighdearaibh, chuireadh mar dhaorsannaich do America iad. Cha 'n 'eil e furasd a dheanamh a mach le cinnteas ciod an àireamh do phrìosunaich Charlìle a chuireadh gu bàs, a chionn gu'n do chuireadh dream lìonmhor de na prìosunaich a ghlacadh 'an Cul-Fhodair suas do Charlile gu bhi air an cur fo bhinn 'an Sasunn, air eagal gu 'm biodh luchd lagh' Alba ro bhàigheil riu. Bha còrr 'us trì ceud 's a' bhuidhinn ud. Agus tha gu tric binn bàis an fheadhainn ud mu dheireadh air a measgadh suas le binn an fheadhainn a bh' ann rompa. Chuireadh mu'n cuairt de cheithir fichead gu bàs gu léir. Bha cuid diubh sin de na chuireadh an ceann, agus cuid eile dhiubh a chrochadh an toiseach, agus a ghearradh as a chéile 'n a' mìribh a ris. B'e so peanas a' chionta ris an abrar Ard-Fheall. Bha Morairean Chilmàrnoc, Bhalmerino, 'us Lòbhat a' measg an fheadhainn a chaill an cinn 'san oighreachdan air son na Ceannairc. Bha Iarla Chròmbaigh air a dhìteadh gu bàs, ach fhuair e maitheanas o 'n rìgh, beagan ùine roimh 'n là a bha e gu bàsachadh. Bha

bhan-Iarla mòr thorrach aig an àm air an do dhìteadh gu bàs a fear-pòsda. 'N uair a dh' aiseadadh i, bha comharra mòr air amhach an leinibh, 'an cumadh ceann tuaighe. Fhuair Morair Seòras Muireach agus tearc dhaoin' uaisl' eile dòigh air teicheadh gu tirmòr na h-Eòrpa gu folchuidh. Bhàsaich Marcus Thulibàrdin 'am prìosun, agus bhàsaich Diùc Pheirt air a thurus do 'n Fhraing 's an aon luing ris a' Phrionnsa féin, 's thionndaidh Mr Iain Muireach, an Rùn Chleireach, gu bhi 'na rìgh-fhianuis, ag innseadaireachd air a' mhuinntir a bha gu h-uaigneach a' toirt gnùis do aobhar Theàrlaich. Ghlacadh 'us chuireadh 'am prìosun a' chuid bu lìonmhoire dhiubhsan aig an robh làmh 'an dìonadh Theàrlaich anns na h-eileanaibh agus air taobh 's iar na mòr-thir.

4. 'Am mìos meadhonach an t-samhraidh, 1747, rinn a' Phàrlamaid Bhreatunnach Reachd leis an robh sìth air a nàsgadh ris gach neach a bha 'm prìosun, no 'an àitibh foluich air son gnùis sam bith a thug iad do aobhar Theàrlaich, ach mu'n cuairt do cheithir fichead duin', a' chuid a bu lìonmhoire daoin' uaisl', a bha ro dhomhain 's a' cheannairc agus nach feudadh maitheanas fhaotainn. Chuir an reachd so mòran fa sgaoil, 's thug e cothrom do mhòran a bha fo'n choill an cinn a thogail. Bha fear Chinnse-Borgh, Fionghall Dhòmhnullach, 'us Callum Mac Leòid air an glacadh goirid an déigh dhoibh dealachadh ri Teàrlach. Bha iad greis 'n am prìosunaich 'an Lunuinn. Fhuair Fionghall còrr 'us cuig ceud deug Punnd Sasunnach de airgiod o Sheumasaich Lunuinn 'an déigh faotainn a mach á prìosun. Fhuair i carbad dhi féin anns an do thriall i dh' Alba, 's Callum Mac Leòid còmhladh rithe. Phòs i mac do fhear Chinnse-Borgh. Rinn a' Phàrlamaid cheudn' Achd air son na Gàeil a dhì-armadh; agus Achd eile leis an robh an deise Ghàelach air a cur as, 's nach feudadh gnè thartan, no suaicheantas eil' a bhi air an cleachdadh leis an robh aon chinneadh aithnicht' o chinneadh eile. Rinn iad an treas Achd leis an robh còir riaghlaidh nan uachdaran air an t-sluagh a bh' air an cuid fearainn air a toirt air falbh gu bràth, agus leis an robh Siorraimhean air

an ainmeachadh leis an rìgh gu ceartas a fhrithealadh a measg an t-sluaigh anns gach cearna de Alba. Phàigheadh còrr 'us ceud gu leth mìle Punnd Sasunnach do luchd fearainn Alba, air son iad a leigeadh seachad an seana chòraichean air ceartas a fhrithealadh a measg an cuid tuatha. Comh-cheangailte ri sud bha fo-Achd eil' a réir nach feudadh uachdaran sam bith màl-duine ghabhail o 'chuid tuatha mar roimhe sud, ach gu feumadh iad màl airgid no luach a peighinn a ghabhail. Agus a thuilleadh air so uile rinneadh Achd eile leis an robh saorsa na h-eaglais Easbuigich 'an Alba gu mòr air a lughdachadh. Fhuaradh a mach roimh' là Chuil-Fhodair gu'n robh na ministeirean Easbuigeach anabarrach dealasach 'an aobhar Theàrlaich. Agus goirid an déigh an là sin chaidh mòran de 'n cuid eaglaisean a dhùnadh le òrdugh an Diùc, agus chaidh na saighdearan co fad ri cuid diubh a losgadh. Mar is ann leis na rìghribh Stiùbhartach a chuireadh an eaglais Easbuigeach suas 'an Alba 'n toiseach agus a bha i air a cumail suas, bha a luchd dreuchd uile ro dhìleas do 'n teaghlach sin. Bha iad a' mionnachadh a bhi dìleas do 'n t-sliochd sin. Ach leis an Achd Pàrlamaid so dh' fheumadh iad na mionnan sin àicheadh 's mionnachadh do theaghlach Hanòbhair. Cha 'n fheudadh fear sam bith nach deanadh sin a dhreuchd a fhrithealadh ni b' fhaide na mìos meadhonach an fhoghair a' bhliadhn' ud féin. Bha mòran diubh nach deanadh sud, 's thog sin geur-leanmhuinn 'n an aghaidh co mòr 's a bha 'n aghaidh na h-eaglais Cléirich ri linn rìgh Teàrlaich, 's rìgh Seumais. Bha na Gàeil anabarrach diombach air son an cuid armachd, 'us bhreacan a thoirmeasg dhoibh; ach ri ùine thàinig iad gu bhi rud-eigin sàmhach, agus gus an aire thionndadh gu saoithreachadh na talmhainn, 'us malairt, 'an àite iomairt le claidheamh 'us sgéith, mar roimhe sud; 's mar a bha luchd lagha na rìoghachd ag éigneachadh an t-sluaigh gu ùmhlachd a thoirt do gach Achd dhiubh sud, bha 'bhuaidh ud ga leantuinn sin, gu 'n robh aobhar nan Stiùbhartach a' chuid 's a' chuid a' tuiteam, gus mu dheireadh gur gann a bha iomradh idir air, ach a measg na seana mhuinntir aig an robh

beag no mòr a dh' eòlas air a' Phrionns', agus a 'bha de'n aon chreid-eamh ris féin.

5. Ged bu ghann a fhuair Teàrlach as le 'bheath' aig an àm a bha 'n sud, cha robh smuaineachadh sam bith aige féin no aig na lean e do'n Fhraing air a' chogadh a thoirt thairis. Beagan làith-ean an déigh dol air tìr dh'iarr 'us fhuair e cothrom air Luthais XV., rìgh na Fraince, fhaicinn. Ghabh an rìgh ris gu subhach, 's rinn e òraid ghoirid, a' moladh a' Phrionns' air son a mhisneachd 's a threubhantais. Bha, réir coslais, eagal mòr air luchd ùghdarr-ais Bhreatuinn gu'm biodh Luthais ro chaoimhneil aig an àm so ri Teàrlach—gu'n tugadh e armailt dha gu thighinn air ais còmhladh ris na Gàeil, gus an ath dheannal a thoirt air an arm dhearg. Agus mar sin chum iad na bha dh'arm 'am Breatunn gun dol gu tir-mòr na h-Eòrpa, ged a bha 'n cogadh a' sìor dhol air aghart 'an sin eadar iad féin 's an Fhraing. Agus air an aobhar sin fhuair an Fhraing buaidh air Sasunn 's a luchd cuideachaidh aig an àm ud. Ach fhuair cùirt Shasuinn a mach a' chuid 's a' chuid, nach robh am Frangach glé dheònach air armailt a thoirt idir do Theàrlach; agus mar sin, chaidh an t-arm a chur a null far an robh feum mòr dha. Rinn sin ni bu ro dhoirbhe do 'n Fhrangach cuideachadh le aobhar nan Stiùbhartach. Bha rìgh na Fraince glé dheònach air a bhi co càirdeach do Theàrlach 's a b' urrainn e. Rinn e solarach-adh saibhir air son nan uaislean a lean e null as Alba. Chuireadh suim mhòr airgid air leth air son a bhi ga roinn orra sin gach bliadhna, réir an inbhe; agus rinneadh dithis diubh 'n an ceannard-aibh air réisimeid 's an arm. Ach 'n uair a thuig Teàrlach nach robh e dol a dh' fhaotainn a' chòmhnaidh air an robh 'inntinn suidh-ichte, bu mhòr a chràdh cridhe, 's bha 'chion foighidin a réir sin. 'Null a thug e do 'n Spàinn an sin, a dh' fhaicinn ciod a dheanamh rìgh na tìre sin air a shon. An déigh beagan caitheamh bhead a dheanamh air 'an ceann-bhaile na Spàinne, thuig e nach b' fhearr Spàinneach na Frangach, 's phill e air ais do Phàris.

6. Ach fadheòidh, mu thoiseach na bliadhna 1747, thàinig e gu

bhi soilleir gu'n robh na Frangaich a' fàs sgìth de 'n chogadh. Ged a bha iad a' cosnadh mìr fearainn 'an àite 's an àite, bha iad air call an cuid luingeas cogaidh, cha mhòr gu h-iomlan; agus bha call ro mhòr a' dol air an cuid malairt. B' e rìgh na Fraing' a thairg cumhachan sìth an toiseach; agus ann am mìos deireannach an earraich, chum na rìgh-theachdairean, aig an robh cumhachd an t-sìth a nàsgadh, coinneamh 'an àite ris an abrar Aix la-Chapelle 's a' Ghearmailt. Leugh Tearlach an t-eagal 'n uair a chual e iomradh air sìth eadar Breatunn 's an Fhraing; agus sgrìobh e *Protest*, a chuir e dh' ionnsuidh gach fir-ionaid rìoghachd aig an robh gnothuch ris an t-sìth a dheanamh, a' togail fianuis 'an aghaidh iad a dheanamh nì sam bith nach robh co-sheasmhach ri 'athair-san aideachadh mar rìgh nan eileanan Breatunnach. So na b' urrainn Teàrlach a dheanamh. Rinn 'athair an ni ceudn' air a shon féin. Ach cha do chuir luchd deanamh na sìth mòr shuim, 'am *Protest* nan Stiùbhartach. Chaidh bann na sìth a sheulachadh leis na rìoghachdaibh fa leth, gun tuilleadh a chur ris, air an t-seachdeamh là de mhìos deireannach an fhoghair.

'Am measg nithe eile ris an d' aontaich rìgh na Fraing' air sgàth sìth, b' eigin da gealltuinn nach feudadh Teàrlach Stiùbhart fuireach 'an àite sam bith an taobh stigh de chriochan na Frainge. Chaidh so innseadh do Theàrlach. Ach cha robh e 'cur suim sam bith ann. Bha e 'seasamh air comh-chòrdadh eil' a bh' eadar e féin 's Luthais mu'n deachaidh e dh' Alba, gu 'm biodh iad a ghnàth 'an comhbhoinn ri 'chéil' an aghaidh rìgh Shasuinn. Cha b' urrainn Luthais seasamh ri so, 's fhuair Teàrlach iomadh rabhadh gus an Fhraing fhàgail. Chuireadh paipeir bàn d' a ionnsuidh leis an rìgh gus e féin a chur sìos suim sam bith a thogradh e iarraidh, 's gu'm pàigheadh an Fhraing sin dha 's e dhol do àite sam bith eil' a thogradh e. Ach cha ghabhadh Teàrlach sin. Bha e air son fantuinn 'am Pàris air gach aon chor. Chuir Luthais teachdair' 'us litir do 'n Ròimh thun a' Chebhalier de St George, a' gearan air do-lùbaidheachd Theàrlaich. Chuir an Cebhalier litir air ais thun an rìgh, 's té eile

gu Teàrlach a' guidheadh air comhairl' an rìgh a ghabhail. Ach bha Teàrlach co rag 's a bha e roimhe. Cha ghiùlaineadh ministeirean Luthais le Teàrlach ni b' fhaide. Chuir iad thun an rìgh gu barantas a sheulachadh air son Teàrlach a chur 'an làimh. Air maduinn an deicheamh là de mhìos meadhonach a' gheamhraidh thug duin' uasal rabhadh do Theàrlach, mur teicheadh e gu'm bitheadh e air a chur 'an làimh an là sin féin. Ach cha do chuir e suim sam bith an sin. Rinn e air son dol do 'n tigh chluich an oidhche sin. 'N uair a theirinn e as 'inneal-siubhail aig dorus an tigh chluiche, 'am beul na h-oidhche, bha seisear oifigeach ga fheitheamh; rinn iad gréim air, 's ghiùlain iad e do chùirt na lùchairt rìoghail a bha dlùth air làimh. Thugadh 'armachd uaith' an sin, 's cheangladh a làmhan le còrd làidir sìoda, 's chuireadh air falbh e 'an inneal-siubhail, fo gheàrd làidir gu Caisteal Uicennes. Chuireadh a steach do sheòmar beag 'am mullach a' chaisteil e gun duine còmhladh ris ach Nial Mac Eachainn, gille frithealadh Fhionghaill Dhòmhnullaich, a lean e as Alba.* Fhuair e beagan saorsainn a ris gu ceum sràideachd a ghabhail timchioll a' chaisteil. Agus air a' chuigeamh là deug, air dha 'ghealladh a thoirt nach pilleadh e air ais do 'n Fhraing, fhuair e cothrom falbh gu ruig Avignon, a bhuineadh do 'n Phàp' aig an àm sin, ged a tha e 'm meadhon na Frainge.

7. Feudar a' chuid de eachdraidh Theàrlaich a thachair an déigh sud, co fad 's a bhuineas sin do Bhreatunn, innseadh am beagan bhriathraibh. Cha robh e ùine sam bith 'an Avignon an uair a thug e cheann fodha, 's cha robh fios c' àit' an deachaidh e. Fhuaradh a mach 'na dhéigh sin gu 'n deachaidh e air ais do 'n Fhraing gu folchuidh, gun còmhladh ris ach aon duine, 's gu'n robh e 'm Pàris toiseach an t-samhraidh. Ach chaidh e rìs air chall, 's cha robh fios c' àit' an robh e fad còrr 'us bliadhna. Bha Prionns' Eanruic, a bhràthair, air a dheanamh 'na Chàrdinal leis a' Phàpa goirid

* Phòs Nial Mac Eachainn 's an Fhraing, 's bha mac aig' a dh' éirich gu bhi 'na Mharshal Mac Donald, Duke of Tarentum.

roimhe so, 's thug sin air Teàrlach cùl a chur ris; cha 'n fhuilingeadh e fhaicinn. Ach bha e gu tric a' sgrìobhadh gu 'athair. B' ann 'an Lunuinn a rinneadh an ath lorgachadh air Teàrlach, ann am mìos meadhonach an fhoghair, 1750. Chuir a chàirdean a bh' air tìr-mòr 'na cheann tighinn a nall a dh'fhaicinn an robh na Seumasaich Shasunnach ullamh gu éiridh air a thaobh. Ach cha d' fhan e 'n Lunuinn ni b' fhaide na cuig làithean, an uair a thuig e nach robh ullachadh air bith ga dheanamh. An déigh falbh á Lunuinn air an turus ud thuit e dh' ionnsuidh nan dòighean folchuidh a bh' aige roimhe. Fhuaradh an ath shealladh dheth 'an eilean Mhidelborg ann am mìos meadhonach an earraich, 1752. Tha cuid a' smuaineachadh gu'n do thaghail e 'n Lunuinn an ath bhliadhna, 's gu'n do chuir e dheth an creideamh Pàpanach. Ach cha 'n 'eil dearbhadh sam bith air sin, no fòs air gu'n robh e 'n Lunuinn aig àm crunaidh Sheòrais III. Bha e call a mhisneachd a lion cuid 'us cuid an déigh sìth Aix-la-Chapelle, agus a' call a mheas mar an ceudna. Chuir a chàirdean Sasunnach teachdairean d'a ionnsuidh caochladh uairean ga chomhairleachadh air son cuid a rudan a bha dol air aghart 'na theaghlach. Ach cha 'n fhuilingeadh e chluinntinn gu'n gabhadh a chuid iochdarana orra esan a chomhairleachadh; 's thàinig iad mar sin gu bhi fàs leth choma dheth. Bha e còmhnuchadh 'an Avignon an déigh so gu bàs 'athar, a thachair 'am mìos meadhonach a' gheamhraidh 1766 's an Ròimh, far an d' adhlaiceadh e le greadhnachas rìoghail. Dh' fhàg athair mòran sheudan luachmhor, 'us cur a stigh cuibheasach aig Teàrlach, a thog ionad còmhnuidh 'an Albàno 's an Eadailt. Goirid an déigh sin phòs e ban-Phrionns' à teaghlach Gearmailteach ris an abrar Stolberg Guediran. Ach thionndaidh e mach gu bhi 'na phòsadh mì-fhortanach, mar theirear. Cha robh e féin 's a' bhan-Phrionnsa réidh, 's dhealaich iad ri chéile, 's bha esan an déigh sin a' tuiteam ann am meas gus an do bhàsaich e' air an là mu dheireadh de 'n gheamhradh 1788, trì fichead bliadhna 's a seachd a dh' aois. Dh' adhlaiceadh e 'an eaglais Frescàti air an robh a bhràthair, Càrdinal Iorc,

'na Easbuig. Cha robh duin' a làthair a nis de theaghlach nan Stiùbhartach gus an crùn Breatunnach a thagradh ach an aon Phears' eaglais so. Agus mar a leig esan deth na h-uile smuain air dragh sam bith a chur air teaghlach Hanòbhair, shuidhich rìgh Shasuinn ceithir mìle Punnd Sasunnach 's a' bhliadhna de phàigheadh air ré a bheatha.

8. Bha 'n ceud bhriseadh a' tighinn air seann dòighibh nam fineachan Gàelach mu'n àm so leis gach Reachd a rinneadh a thaobh an éididh 's an armachd. Cha robh fine sam bith eile bu mhò bha deanamh a dh' fhuaim 'an eachdraidh na Clann Ghriogair. Bha macaig Coinneach Mac Alpainn, mu mheadhon an naoidheamh linn, d' am b' ainm Griogair. Bha na Griogaraich a' cumail a mach gur h-ann o theaghlach a' phrionnsa so a thainig iad féin. Bha mòran fearainn ac' aon uair 'an Siorrachdaibh Earra-Ghàeil 'us Pheirt. Anns a' bhliadhna 1296 ghlacadh Iain Mac Ghriogair Ghlinn Urchaidh 'na phrìosunach 's a' chogadh 'an aghaidh rìgh Shasuinn; ach fhuair e 'shaorsainn 's a chuid fearainn air chumha gu'n rachadh e gu tir-mòr na h-Eòrp' a chuideachadh an t-Sasunnaich 'an aghaidh an Fhrangaich. Bha Iain so air pilltinn dhachaidh mu 'n deachaidh am Brusach a chrùnadh 's a' bhliadhna 1306. Agus an uair a b' éigin do'n rìgh òg sin teicheadh o 'naimhdibh gu fasgadh iarraidh 'an tìr eile, 's a bha e air a ruagadh le Morair Lathairn, air dha bhi 'gabhail troimh a chuid fearainn, thug na Griogaraich làmh chuideachaidh do'n Mhorair ann an ruagadh an rìgh. Ach an uair a fhuair an curaidh ud e féin air a dhaingneachadh air caithir Alba, rinn e tròm dhìoghaltas air na Griogaraich air son an ain-iochd a nochd iad dha 'an àm 'airce. Thug e mòran de 'n cuid fearainn uatha, a thug e do chinn-fheadhna dhìleas eile. Cha'n ìslicheadh am fine uaibhreach so iad féin gu tiodal sgrìobhta iarraidh no ghabhail o 'n rìgh air son 'an cuid fearainn, a' cumail a mach gu 'm bu leòr leòsan a' chòir a bheireadh an claidheamh dhoibh. Bha iad ag oidhirpeachadh sealbh a ghleidheadh air an cuid fearainn an uair a bha na tighearnan do'n tug an rìgh e ag

oidhirpeachadh an ainm a ghearradh as. Bha so ag aobharachadh mòran dòirtidh fol' air gach taobh. B' iad na Caimbeulaich nàimhdean bu chumhachdaich a bh' aca. Ach bha 'n làmh 'an aghaidh gach duine 's làmh gach duine 'n an aghaidh-san. Rinneadh iomadh Achd Pàrlamaid air son ainm Chloinn Ghriogair a sgathadh gu tur a mach as Alba. Rinneadh aon de na h-Achdan so 's a' bhliadhna 1563. Chuireadh iomadh Griogaireach gu bàs aig an àm ud. Ach mar gu'm biodh daoin' a gabhail gràin do dhòirteadh fola, chuireadh rud-eigin de stad air an fheadhainn bu ro bhuirbe de 'n naimhdean.

9. Bha Clann Alpainn chruadalach a' seasamh ris gach olc a bha tighinn 'n an caraibh. Mu dheireadh thàinig an cinn fheadhna gu bhi toirt atharrais ùmhlachd do lagh na tìre. Ach mar bu trice bhiodh an luchd leanmhuinn mar bha iad roimhe. Ma 's fior na sgeòil bhiodh Iarl' Earra-Ghàeil a' deanamh mòran magaidh orra, 's ga'm brath. 'S a' bhliadhna 1603 mharbh Alastair Ghlinn Stràigh, ceann-feadhna nan Griogaireach, le trì cheud de 'luchd leanmhuinn, mòran de thuath cheathairn Mhic a' Chombaich, triath Luis, ann am blàr Ghlinn Fraoin. Chaidh còrr 'us dà cheud bantrach nan daoin' a thuit 's a chath, a dh' ionnsuidh an rìgh a dh' iarraidh tòrachd a thoirt a mach, a' giùlan léintean fol' an cuid fear leò mar dhearbhadh faicsinneach air gach ùrsgeul a b' urrainn iad aithris le 'm bilibh. Thug an rìgh an sin mu 'n airidh Reachd a dheanamh as ùr, bu ro fhuiltiche na aon a rinneadh riamh 'an aghaidh nan Griogarach. 'N uair a thuig Alastair na creachan a bha gu thighinn air féin 's air a chinneadh, rùnaich se e féin 's prìomh dhaoine na treibh a thoirt suas do Iarl' Earra-Ghàeil air chumha gu'n cuirteadh gu sàbhailt a mach as Alb iad. Ghabh an t-Iarla ris a' chùnradh sin, 's chuir e freiceadain làidir leis na seòid gu ruige Sasunn. Ach a' smuaineachadh gu 'n robh a thaobhsan de 'n choimhcheangal air a choimhlionadh le sud, ghrad thug e air an ais iad do Dhuneidin, far an tugadh binn am bàis a mach, 's chaidh Alastair 'us seachdnar eile dhiubh a chrochadh. 'N uair a bha Alastair fo

dheuchainn a bheatha chuir e'n céill gu follaiseach gu 'm b'e Iarl Earra-Ghàeil a chuir thuig e chum gach cath 'us còmhraig a rinn e air Mac a' Chombaich, no neach eile.

10. Ré iomadh bliadhn' an déigh so, bha 'gheur-leanmhuinn 'an aghaidh nan Griogarach anabarrach teth. Bha iad a nis gun fhearann, gun cheann feadhna. Bha e'n aghaidh lagh na rìoghachd gu'm biodh aon sam bith air a shloinneadh air an tréibh ud. Bha 'chuid mhòr dhiùbh air an sgapadh a measg nam fineachan mu 'n cuairt dinbh, 's ghabh iad sloinneadh na tréibh a measg an robh iad air fògradh. Mu 'n cuairt do cheud bliadhn' an déigh Alastair Ghlinn Stràigh, dh' éirich Rob Ruadh suas gu bhi'na cheann-feadhna do bhuidheann lìonmhor dhiùbh. B' e Rob duine co ainmeil 's a bha 'na linn. Bha e 'na dhròbhair 's na cheathairneach. Bha e làthair 'am blàr Sliabh an t-Siorraimh ann an 1715, gu h-aideachail 'an aobhar nan Stiùbhartach. Ach cha tug e claidheamh á truaill. An déigh iomadh caol thearnadh o thuiteam fo mheachainn a naimhdean, fhuair e bàs a' chinn aghairt 's a' bhliadhna 1738, 'na fhìor sheann duine. Bha e air bith 'na Phròstanach 'an làithibh 'òige, ach thionndaidh e gu creidimh an t-sagairt mu dheireadh. Ach 's e dh' fheudadh e ràdh "cha 'n 'eil mise tròm air creidimh sam bith." Thàinig fear Mac Labhrain, aon de 'sheann naimhdean ga 'amharc air leabaidh a bhàis. Mu'n do leigeadh a steach do 'n t-seòmar e, thug an seann laoch ma'n airidh e féin a bhi air a thogail 'na shuidhe 's an leabaidh, a bhreacan a chur timchioll air, a' chuid dhagachan, a bhiodag 's a chlaidheamh, a bhi làimh ris, ag ràdh nach faiceadh Mac Labhrain Rob Ruadh ri bheò ach fo làn armachd. Am feadh a bha 'n dithis cas-cairdean ud a comh labhairt 's an t-suidheachadh shòluimte 's an robh iad, cò thigeadh a steach ach an sagart, a dh' oidhirpich air luchd na còmhstrì ud a thoirt gu bhi maitheadh d'a chéile, ag ainmeachadh an sgriobtuir "maith dhuinn ar fiachan, mar a mhaitheas sinn do ar luchd féich." "Oh!" ars' an Griogarach, "thug thu dhomh lagh 'us soisgeul air a' phuinc. Is cruaidh an lagh sin, ach tha fios agam gur soisgeul

e." Thionnlaidh e 'n sin ri aon de 'mhic, Rob òg, a bha làthair, 's thuirt e ris, "Tha mo bhiodag 's mo chlaidheamh 'n an luidh' an sud; tha mis' a' toirt maitheanais do m' naimhdibh; ach a Rob, seall thus' as a dhéigh, no gu"——Chuir an sagart stad air a' chòrr, 's thosd an seann duine. Goirid an déigh do Mhac Labhrain falbh, dh'fhairich Rob a' chrìoch a' teannadh ris, 's dh'òrduich e do 'n phìobaire tòiseachadh air cluich' a' phuirt, "Cha till mi tuilleadh," agus am feadh a bha 'm port sin ga chluicheadh 'na éisdeachd, chaochail e.

11. Ged a thàinig sìth gu Breatunn le còrdadh Aix-la-Chapelle bha mòran aisìth 'an Alba le droch riaghladh na ministeirean *Moderate* 'an cùirtibh na h-eaglais. Ré ùin' fhada roimh 'n bhliadhna 1752 bha lagh air a dheanamh 's an Eaglais, a réir an robh e ceadaichte do bhuidheann mharcachd, air an òrduchadh leis an Ard-Sheanadh, ministeir sam bith a shuidheachadh ann an coimhthional, an uair a bhiodh buill na Cléire 's an robh an coimhthional sin aindeònach air an dleasdanas a choimhlionadh a chionn an sluagh a bhi 'na aghaidh. Ach 's a' bhliadhna so a dh' ainmicheadh chinnich leis na *Moderates* lagh cile a thoirt a steach a réir an robh e fiachaicht' air fo-chùirtibh na h-eaglais ùmhlachd a thoirt do 'n Ard-Sheanadh 's na h-uile nithibh fo phéin iad a bhi air an garg chronuchadh, no air an cur as an dreuchd, na 'm faiceadh an t-Ard-Sheanadh sin iomchuidh. Bha Fear Mr. Aindrea Richardson an déigh *presentation* fhaotainn do sgìreachd Inbherceithing, ann an Cléir Dhunfermlin, ach cha robh an sluagh deònach air a ghabhail. Bha 'Chléir a' diùltadh a shuidheachadh an aghaidh an t-sluaigh. Thug an t-Ard-Sheanadh breith gu'm feumadh iad a shuidheachadh. An déigh so uile dhiùlt seisear de bhuill na Cléir' ùmhlachd a thoirt do 'n bhreith ud. Bu mhòr leis an Ard-Sheanadh am peanas bu mhò dheanamh air an t-seisear. Ach chuir iad as a dhreuchd aon fhear dhiubh, Mr. Tòmas Gillespi Chàrnaich. An uair a chuireadh a' bhinn an céill, fhreagair an duin' urramach gu ciùin, gu'n robh e 'deanamh aoibhneis air son gu'n tugadh dhasan air

sgàth Chriosd, cha 'n e mhàin creidsinn ann, ach mar an ceudna fulang air a shon. B' e so an dara briseadh a thàinig air eaglais na h-Alba. Ghabh Mr. Gillespi 's na lean ris an *Relief Synod* mar ainm.

12. Bhris cogadh a mach a rìs eadar Breatunn 's an Fhraing 's a' bhliadhna 1755. B' e eas-còrdadh mu na crìochaibh eadar ìochdaranaibh Bhreatuinn 's na Fraing' 'an America, aobhar an tòiseachaidh. Cha robh bheag sam bith de shoirbheachadh aig Breatunn 's a' cheud dol a mach. Ach an uair a thàinig Uilleam Pit, a dh' àrdaicheadh an déigh sin gu bhi na Iarla Chathaim, gu riaghladh ghnothuichean Bhreatuinn fhaotainn, thòisich an t-arm air athchosnadh na thug na Frangaich uatha de fhearann 'an America, 's anns an Roinn-Eòrpa, 's an Innsibh na h-Aird' an ear aig an aon àm. Bha Canada gu h-iomlan aig Breatunn air a thoirt o'n Fhraing 's a' bhliadhna 1759. Aig an àm cheudna fhuair Admaral Hawk buaidh air a' chàbhlach Fhrangach 'an Camus Chuiberoin. Cha mhòr nach do chuireadh as gu buileach do fheachd mara na Frainge leis a' bhuaidh so. Mu'n cuairt do 'n àm cheudna spìon an t-arm Breatunnach Bengàl á làimh prionnsa na dùthcha sin, agus thug iad o na Frangaich tigh-ceirde Chandernajor, àite co saibhir 's a tha 's an tìr sin. Thuit mòran creiche 's armachd 'n an làmhaibh 's na h-àitibh ud. Lean Breatunn mar so air buadhachadh 'an aghaidh nam Frangach 's phrionnsachan na tìre gus, am beagan bhliadhnachan, an do chuir iad suas ìmpireachd mhòr 's an Aird' an ear. Cha bhuin na nithe so do eachdraidh na h-Alba gu h-àraidh; ach mar a bha i aonaichte ri Sasunn, cha b' urrainn nach robh 'n cuid féin aig mic Alba de 'n chunnart, 's de 'n chruadal a bh' air an toirt gu cleachdadh leis na cogaidhibh fuilteach ud. Cha robh riarachadh sam bith aig Breatunn de 'n tomhas de shoirbheachadh a bha 'coinneachadh ris an fheachd a chuir iad do 'n Ghearmailt. B' e 'n t-aobhar àraidh air son na chuireadh feachd do 'n chearna sin, a chum gu'n cuidicheadh iad le rìoghachd Hanòbhair a dhìonadh o na Frangaich. Ach 'am meadhon gach mì-riarachadh a bh' ann,

chaochail rìgh Seòras II. gu h-obann, air a' chuigeamh là fichead de mhìos dheireannach an fhoghair 1760, anns an 77 bliadhna de 'aois agus 'an ceathramh bliadhna deug thar fhichead de 'rioghachadh. Bha 'mhac bu shin' air bàsachadh roimhe, agus be mac bu shin' an fhir sin a rìoghaich 'na àite fo 'n tiodail, Seòras III.

---

## CAIB. XLV.

### SEORAS III.

Cha robh Seòras III. trì bliadhna fichead a dh'aois an uair a thòisich e 'rioghachadh. Phòs e goirid an déigh sin a' bhan-phrionnsa Charlot, de theaglach Mheclenburg 's a' Ghearmailt. Thug e aon de àrd dhreuchdan na Stàite do Iarla Bhòid, a bha air bith 'na fhear-teagaisg dha. Bu Sheumasach Iarla Bhòid, agus mar sin cha bhiodh e co deònach air an cogadh a' leantuinn. Ach b' e Uilleam Pit fathast Prìomh Mhinisteir Bhreatuinn, agus cha robh esan idir air son an cogadh a leigeadh seachad. Fhuair e mach gu 'n robh comh-bhoinn eadar an Fhraing 's an Spàinn an aghaidh Bhreatuinn, agus b' àill leis cogadh éigheach 'an aghaidh na Spàinn air ball, ach cha 'n fhuilingeadh a chomh-mhinisteirean sin a chluinntinn. Leig Pit dheth a dhreuchd an sin, 's dh' fhàg e h-iomradh 's a h-éigheach aca féin. Ach 'an ùine ghoirid fhuair iad a mach air an cosdas gu'n robh Pit ceart, 's b' éigin doibh féin an dearbh ni a dheanamh a mhol esan doibh. Lean Breatunn air cogadh ris an dà rìoghachd chumhachdaich ud, agus air buadhachadh orra cuideachd, gus anns a' bhliadhna 1763 am bu bhuidhe leò cumhachan sìth iarraidh. Chaidh an t-sìth a nàsgadh 'an ceud mhìos an earraich ann am

Pàris, agus goirid an déigh sin nàisgeadh sìth ann an Hubertsburgh eadar na rìoghachdaibh Roinn-Eòrpach a bha 'cogadh, 's bha, mar sin, sìth araon 's an Roinn-Eòrpa 's an America. Choisinn Breatunn mòran fearainn 'an America agus 's na h-Innsibh a' siar leis a' chogadh fhadalach ud. Ach mu choinneamh sin bha na fiachan air atadh gu h-anabarrach. Roimh thòiseachadh a' chogaidh mu dheireadh, bha fiachan Bhreatuinn mu'n cuairt do cheithir fichead muillean. 'N uair a sguir an cogadh bha iad air dìreadh gu dlùth air ceud 's dà fhichead muillean. Bha sluagh Bhreatuinn, gu h-àraidh na Sasunnaich, ro dhìombach do Iarla Bhòid, am Prìomh mhinisteir, air son nach d' fhuair e cumhachan ni b' onaraiche do Bhreatunn, 's gu'n robh a cuid armailtean co soirbheachail air muir 's air tìr ré a' chogaidh. Bha na Sasunnaich ni bu ro bhuaireasaich 'na aghaidh a chionn gu 'm b' Albannach e. B' éigin da 'n dreuchd a leigeadh dheth, agus chaidh fear Mr Grenbhil, a dh' àrdaicheadh an déigh sin gu bhi 'na Mhorair, 'na àite.

2. B' e aon de na ceud nithe a rinn Grenbhil, an déigh tighinn do 'n dreuchd, tòiseachadh air cath ri luchd sgrìobhaidh nam paipeirean naigheachd air son an càinidh 's an ana-cainnt 'an aghaidh an tighearnais. Thòisich e ro gharg. Cha deachaidh leis ach 'an cuid. Ach 's e ni àraidh air son a bheil a thighearnas-san ainmeil an oidhirp a thug e air na h-Americanaich a chur fo chìs, agus mar a dh' éirich iadsan suas air lorg sin gus an ceangal eadar iad féin 's an dùthaich mhàthaireil a bhriseadh gu h-iomlan. Mar a bha fiachan na rìoghachd air tighinn gu àirde co mòr, 's a dh' fheumadh tighearnas riadh nam fiachan a phàigheadh gu bliadhnail, leag iad cìsean ni bu truim' aig a' bhaile; 's o'n bha iad air deanamh mòran cosdais ri America a dhìonadh o na Frangaich 's o naimhdibh eile, bha iad 'an dùil gu'n robh e laghail dhoibh ni-eigin de chur a stigh a thogail o' na Stàitibh fa leth do 'n robh America a tuath air a roinn. Fhuaradh Reachd troimh 'n Phàrlamaid leis an robh na h-Americanaich gu bhi gnàthachadh Paipeirean *Stamp* air an robh cìs bheag. Ach 'n uair a fhuaradh sin a mach air taobh thall a'

chuain, dh' éirich iad 'an ceannairc. Thuig a' Phàrlamaid Bhreatunnach gu'm bu co maith an t-Achd a chur air chùl; agus rinneadh sin, agus sgrìobhadh a null do America a dh' innseadh nach robh cìs gu bhi air a leagadh orr' air an dòigh ud. Ach aig an àm cheudn' a' tagairt gu'n robh còir aig Breatunn air cìs a leagadh air gach ùr threabhachas a bhuineadh dhi, mar chitheadh i iomchuidh. Cha do chuir na h-Americanaich mòr shuim anns an tagairt sin, fhad 's nach robh e ach 'am focal a mhàin. Bha Grenbhil a nis an déigh an dreuchd a leigeadh dheth, agus Marcus Rocingham air tighinn 'na àite. Goirid an déigh sin thàinig Morair North gu bhi 'na Phrìomh Mhinisteir. Rùnaicheadh a nis cìs a chur air na h-Americanaich air sheòl co eutrom 's air an smuainicheadh iad. B' e sin beagan a phàigheadh fo ainm cìs' air son bathair a bha dol a null á long Phortaibh Breatunnach. Bha i air a trì no ceithir de nithe fa leth an toiseach; ach thugadh dheth na nithibh sin uil' i, ach tì a mhàin. Bha trì sgillinnean de chìs gu bhi air a phunnd. Agus thug a' Chuideachd Innseanach an tì seachad co saor, air son a chur a dh' America, 's gu'n robh e ni b' fhusadh a cheannach 'an America na 'm Breatunn féin, ged a bha ainmeachas cìs air. Ach dh' éirich na h-Americanaich 'na aghaidh. Chaidh long le luchd a steach do Phort Bhostoin, 's chruinnich àireamh mòr de mhath-shluagh a' bhaile; fhuair siad iad féin air an armachadh, 's chaidh iad air bòrd na luinge, 's thilg iad an luchd a a mach air a' mhuir. 'An Niu Iorc, 's am Philadelphia, cha d' fhuair na luingeas cothrom dad a bh' air bòrd ac' a chur air tìr. Agus 'am baile Theàrlaich, far an d' fhuair iad cothrom a chur air tìr, chaidh a ghrad ghlasadh a stigh 'an tighibh stòir, far nach bu dàna le Breatunnach meur a chur air. Bha 'n cogadh air a bhonn. Rinneadh cabhag air feachdan lìonmhor mara 's tìr' a chur a null air los an fheadhainn ud a bh' air éiridh 'an ceannairc a thoirt gu strìochdadh. Ach 's cogadh daor a bha 'n sud do na Breatunnaich. Bha chuid ud de America, eadhon an uair ud, air a roinn 'na Stàitibh fa leth. Thionail Cochruinn lìonmhor as gach Stàite

dhiubh sin do Philadelphia 'am mìos meadhonach an fhoghair, 1774. Chuir iad an céill 'an sin a measg nithe eile, gu'n robh iad deònach air a' cheangal eadar iad féin 's an dùthaich mhàthaireil a bhi air a bhuanachadh, ach cothrom a bhi aca féin a mhàin gach cìs a chitheadh iad iomchuidh a chur orra féin. Ach cha 'n éisdeadh Breatunn ri cumhachaibh uatha ni b' fhaide. Agus fhuaradh a mach an déigh làimh gu'm b' e aon aobhar mòr air son iad a dh' éiridh 'an ceannairc, gu'n robh mòran de 'n cuid mharsantan a' deanamh fortain le *smuglaigeadh*, no goid-mhalairt ri eileanaibh nan Innsean a' siar a bhuineadh do 'n Spàinn.

3. Thòisich an cogadh mu thoiseach an t-samhraidh, 1775. Bha cuid a' saoilsinn nach maireadh e ni b' fhaide na 'bhliadhna sin féin. Cha mhò na trì muilleana sluaigh a bha 's na ceàrnaibh ud de America aig an àm. Bha sin beag 'an coimeas ri sluaghmhoireachd Bhreatuinn 'us Eirinn. Ach bha na h-Americanaich a' cogadh 'n an dùthaich féin air an robh iad eòlach; 's bha iad anabarrach dealasach, agus la 's gu'n do thòisich iad, aon-sgeulach 'n an rùn air a' chuing Bhreatunnaich a thilgeadh dhiùbh, bha car 'an aghaidh cuir aca ga chumail ri Breatunn; agus an uair a chrìochnaich campachadh a' cheud shamhraidh 'us fhoghair, bha iad co fad o bhi air an ceannsachadh 's a bha iad 'an àm tòiseachaidh. Bha cuid de rìoghachdan na Roinn-Eòrp' a chìosnaich Breatunn 's a' chogadh roimhe sud, ro aoibhneach air son America òg a' bhi 'cumail ceann ris an t-seann leòmhan Bhreatunnach, 's chaidh mòran oifigearan 'us shaighdearan Frangach a null, air an ceann féin, a chuideachadh nan Americanach. Anns a' bhliadhna 1778, trì bliadhn' an déigh do'n chogadh tòiseachadh, dh'aidich an Fhraing a bhi 'gabhail ri America mar rìoghachd shaoir, agus ghabh cùirt Bhreatuinn sin co olc, 's gu'n d' éigh iad cogadh 'an aghaidh na Frainge mar an ceudna. Air an ath bhliadhna thòisich rìoghachd na Spàinn a' cogadh còmhladh ris an Fhraing 's ri America 'an aghaidh Bhreatuinn. Bha so a' deanamh a' ghnothuich mòran ni b' fhusadh do America, o'n a dh'fheumadh Breatunn a cuid feachd, mara 's tìr',

a roinn an aghaidh nan trì nàimhdean. An uair a bhiodh na h-Americanaich a' cogadh air tìr bhiodh an càbhlach Frangach 'us Spàinneach ag obair air a' mhuir, mu 'n coinneamh, agus mur deanadh iad tuilleadh, a' cumail a' chàbhlaich Bhreatunnaich o chòmhnadh a dheanamh leis an arm thìre. Leis gach còmhnadh a bh' ann bha America a' soirbheachadh 's a' chòmhrag co maith ri Breatunn; agus shaoil leis an Fhraing 's leis an Spàinn gu 'n rachadh ac' air eileanan nan Innsean a 's iar, a bha Breatunn air a chosnadh roimhe sud, a spìonadh uaipe, 's an roinn eatorra féin. Ach mu mheadhon an earraich, 1782, chuir Admaral Rodneidh as gu buileach do na càbhlaichibh Frangach 'us Spàinneach, a' glacadh cuid diubh, a measg an robh long an Admarail Fhrangaich féin. Dh' fhàs an dà rioghachd so a nis co bacach 's nach b' urrainn iad mòran còmhnaidh a dheanamh tuilleadh ri America. Ach goirid roimhe so bha 'n Olaind air dol 's a' chomh-bhoinn an aghaidh Bhreatuinn; agus b' éigin cogadh éigheach 'n an aghaidh-san mar an ceudna. Lean Breatunn car tacain air ceann a chumail ris a' cheathrar nàimhdibh cumhachdach ud; ach bha sin a' tarruing tràghadh mòr air a cuid ionmhais 's air a cuid daoine, agus mar a bha 'n gnothuch a' fàs ni bu mhì-choslaiche, 's cuid eile de rìoghachdan na Roinn-Eòrp' air tì dol 's a' chomh-bhoinn, mheas luchd-comhairl' an rìgh iomchuidh sìth a mholadh dha. Bha rìgh Seòras glé aindeònach air sìth a dheanamh. Ach an déigh do 'chuid mhinisteirean an dreuchd a leigeadh dhiùbh, 's feadhainn eile dhol 'n an àite, dh'aontaich iad sìth a dheanamh ri America, 'an ceud mhìos a' gheamhraidh, 1782, 'an déigh leantuinn seachd bliadhn' air cogadh. Bha Stàitean America a nis air an aideachadh mar rìoghachd no tighearnas air leth, gu h-iomlan saor o uachdranachd Bhreatuinn. Mìos no dhà roimhe sin thug Breatunn fuasgladh do ghearaston Ghiberalter, a sheas séisd thrì bliadhn' 'an aghaidh na Spàinne 's na Frainge. Rinneadh sìth ris na dùthchannaibh sin, mu'n aon àm an do nàisgeadh an t-sìth ri America. Feudar a ràdh nach iad na nithe so gu h-àraidh eachd-

raidh na h-Alba; ach bha 'cuid féin aig Alba de gach dosgainn 'us cruadal a bha 'n lorg nan cogaidhean ud. Bu Ghàel Albannach a bha 'deanamh na bàrdachd mu dhéighinn na chunnaic e féin "an America thall," a thuirt,

"Gur lìonmhor òganach curanta
Dheth na chuireadh an ceann;
'Us gus an éighear an t-sìth
'D é cha 'n innsear an call."

4. Eadar dhealaicht' o'n arm, b'i mheur eile de eachdraidh fhollaisich na rìoghachd, staid 'us dol air aghart na h-eaglais. Fìor eachdraidh eaglaiseach cha'n'eil sinn idir a'gabhail oirnn a sgrìobhadh; ach cha chomasach do leughadair sam bith beachd cothromach a thogail air staid na rìoghachd, eadhon 'an seadh aimsireil, gun a bheag no mhòr a shealladh o àm gu h-àm air na nithibh ud, co-cheangailte ri staid na h-eaglais, a bha so-fhaicsinneach do na h-uile, agus aig an robh buaidh àraidh air an t-sluagh chumanta. B' ann diùbh sin an gluasad cumhachdach a bha measg an t-sluaigh araon 'an Alba 's an Sasunn, 's a' bhliadhna 1780, mu dhéighinn saorsainn nam Pàpanach. Bha Achd Pàrlamaid air a dhaingneachadh goirid roimhe sin leis am feudadh tomhas mòr de shaorsainn a bhi aig na Pàpanaich 'an Sasunn; cha 'n e mhàin gu 'm biodh cothrom ac' aoradh a dheanamh 's an dòigh an togradh iad, ach gu'm feudadh iad a bhi air an gabhail a steach do dhreuchdaibh follaiseach 's an rìoghachd mar luchd lagha 's an leithidibh sin. Bha iad a nis ag iarraidh an Reachd so a shìneadh gu Alba mar an ceudna. Dh' éirich mòran de shluagh na h-Alba 'na aghaidh. Chuireadh mòran iarrtasan a steach thun an Ard-Sheanaidh air son iad a chur litir thagraidh thun na Pàrlamaid an aghaidh an Achd. Bha na ministeirean soisgeulach 's a' chùirt sin ag iarraidh gnùis a thoirt do na h-iarrtasaibh ud, agus a leithid de litir thagraidh a chur thun na Pàrlamaid. Bha na *Moderates* 'an

aghaidh sin a dheanamh; ach air an làimh eile bheireadh iad na h-uile misneachd a' b' urrainn iad do 'n Reachd a bhi air a shìneadh gu Alba; agus a chionn gur iadsan bu lìonmhoire 's an Ard-Sheanadh b' ann air a' bhonn sin a dh' fhàg a' chùirt urramach ud an gnothuch. Ach chaidh mòran de shluagh ceann a deas Alba gu buileach troimhe chéile air son aomadh Pàpanach an Ard-Sheanaidh. Thionail iad a steach a Dhuneidin, 's loisg iad tigh còmhnuidh an Easbuig Phàpanaich agus eaglais a bha ceangailte ris. Rinn iad a leithid cheudn' air eaglais Phàpanaich a bha 'n àit' eile de 'n bhaile. Agus mar a b'e Prionnsapal Robertson ceann-feadhna nam *Moderates* aig an àm, rùnaich am math-shluagh an aon dìol a dheanamh air a thigh-san, 's air tigh fir lagha da 'm b' ainm Crosbi. Ach fhuaradh buidheann de 'n arm gu seasamh rompa, 's casgadh a chur orr' aig an àm. Bha 'n Robastonach ni bu ghlic' aig àm ath-choinneimh an Aird-Sheanaidh, 's thug e oidhirp air a luchd leanmhuinn aomadh gu comhairle nam ministeirean soisgeulach a ghabhail. Thug sin ni-eigin de riarachadh aig an àm. Cha 'n 'eil ni annasach sam bith ri 'innseadh mu riaghladh na h-eaglais fhad 's a lean Dr. Robertson air a bhi na cheann-iùil. Bha 'n aon chreud 's an aon chleachdadh aig an taobh bu treise 's an eaglais ga 'n leantuinn ré na h-ùine sin. Ach feudar aon saimpleir a thoirt air a' chumhachd a bheireadh *Presentation* do dhuin' aig an àm ud, agus air a' ghreimeachadh a dheanamh cuid diùbhsan ris, air sgàth meudachaidh an stìpein. Fhuair fear Mr Mac Thòmais, ministeir Ghargunoc, *Presentation* gu sgìreachd St. Nìnian, 'an Cléir Shruileidh. Bha sluagh na sgìreachd, cha mhòr, gu h-iomlan, 'na aghaidh. Bha buill na Cléir 'ag obadh a dhol ga shuidheachadh 's an sgìreachd. Bha iad a' gabhail na h-uile leth-sgeul a ghabhadh deanamh air son dàil a chur 's a' ghnothuch, le bhi togail sud 'us so o aon chùirt eaglais gu cùirt eile. Mhair sin seachd bliadhna. Ach 's a' bhliadhna 1773 thug an t-Ard-Sheanadh teann òrdugh do 'n Chléir a dhol air aghart, agus uile bhuill na Cléire bhi làthair. B'e Mr Finlay, Dhollair ceann-suidhe na

Cléire, 's rinn esan searmon, mar a b' àbhaist aig a leithid de àm. 'N uair a bha sin seachad, dh' iarr e air Mr Mac Thòmais seasamh air son gu'm bruidhneadh e ris, mar a bhithear a' deanamh aig a leithid de àm. Ach an àit' na h-earail chàirdich àbhaistich, 's ann a thug Mr Findlay an aghaidh air, 'an éisdeachd a' choimhthionail mhòir a bha làthair air son an dragh a bha e cur air a' chléir, 's air an sgìreachd le bhi leantuinn ris a' *Phresentation*, ged a bha sea ceud ceann teaghlaich 'na aghaidh, agus trì fichead aig an robh fearann saor 's a' choimhearsnachd, agus seanairean a' choimhthionail uil' ach aon duine. Chuir e 'n cuimhne dha, ni air an robh fios aige, nach éisdeadh an coimhthional e ri 'là; gu'm biodh fuath aca air, 's gu'n deanadh iad tàir air. Cho-dhùin e le teann sparradh air e leigeadh dheth a' *Phresentation* air sgàth tròcairean Dhé, air sgáth leas spioradail sluaigh lionmhoir na sgìreachd; agus air sgàth na sìth inntinn bu mhaith leis aige féin ri uchd bàis. Bha tosd feadh na h-eaglais car greis an déigh na h-òraid so. Ach bha Mac Thòmais de stubh rud-eigin ni bu chruaidhe na maide; agus 'an àite taiseachaidh, 's ann a thionndaidh e ris an fhear eile, 's thuirt e, "tha mi toirt maitheanais duibh a' dhuine air son na thubhairt sibh, gu'n tugadh Dia maitheanas duibh; rachaibh air aghart 'an ùmhlachd do 'n mhuinntir tha os 'ur ceann." Bha 'n ath thosdachd feadh na h-eaglais an déigh an taisbeanaidh so air comas an fhir a bha 'na sheasamh. Thuirt Mr Findlay an sin, ann an guth ìosal, cianail, "tha mise, mar cheann-suidhe Cléir Shruileidh ga d' leigeadh a steach mar mhinisteir St. Ninians, ann am fior sheadh agus spiorad na binn a thug an t-Ard-Sheanadh a mach o cheann ghoirid; agus le so, tha thu stigh a réir sin." Cha robh aig muinntir na sgìreachd ud air, ach tigh coinneimh a thogail doibh féin, mar a bha na h-iomadaidh eil' a' deanamh a bh' air am fòiréigneadh air an dòigh cheudna.

5. Bha 'Ghàeltachd 's a' Ghalltachd air an aon dìol leis a' Phàtronachd; ach bha cothrom mòr 'an nithibh eaglaiseach aig luchd Beurla 'bharrachd air luchd Gàelic. Aca sud bha na Sgriotuir-

ean gu h-iomlan 'n an cànain féin; aca so cha robh na Sgriobtuirean idir 'n an cànain féin. Bha 'm Bìobull gun teagamh roimhe so air a chur 'an clò 's a' Ghàelic Eireannaich; ach 's gann gu 'n robh stà sam bith 'an sin do na Gàeil Albannach, a chionn iad a bhi aineolach air an litreachadh Eireannach. Ma bha litreachadh sam bith 'na measg 's ann 's a' chainnt Shasunnaich a bha e, tre nach b' urrainn ach ro thearc dhiùbhsan ruigsinn air eòlas a chionn i bhi 'na cainnt mhairbh dhoibh. Cha robh ach tearc eadhon de na sgoilean Beurla féin 'na measg, ged a bha Eaglais na h-Alba riamh o àm an Ath-leasachaidh ag òrduchadh aon sgoil diubh sin a bhi 's na h-uile sgìreachd. Anns a' bhliadhna 1758 chuir an Comunn a bh' air son Eòlas Criosduidh a sgaoileadh air feadh na Gàeltachd, fa chomhair an Aird-Sheanaidh gu 'n robh ceud agus cuig deug 's trì fichead sgìreachd air feadh na Gàeltachd anns nach robh sgoilean sgìreachd. Feudaidh e bith gu'n robh an Comunn ud féin a' cur sgoil 'an àite 's an àite dhiubh sin; ach cha robh mòran 'n an comas. Bha fios aig ministeiribh na Gàeltachd air sud; ach tha e coslach gu'n robh iad caoin shuarrach mu 'n ghnothuch. Bha lionmhoireachd an t-sluaigh mar so gu h-iomlan 'an urra ris na theireadh am ministeir riu. Ach bha aon ni a lean mar bhuaidh air an easbhuidh mhòir so a thoirt fa chomhair an Aird-Sheanaidh, gu'n do thogadh dà fhichead eaglais aig an àm ud 'an caochladh àitibh de'n Ghàeltachd, agus gu'n do shuidhicheadh ministeir anns gach aon diubh; ged nach d' fhuair iad sin cothrom suidhe ann an cùirt eaglais gu fad an déigh sin.

6. Anns a' bhliadhna 1780 leig Dr. Robertson dheth a bhi 'na cheann-iùil air na *Moderates* 's an Ard-Sheanadh, agus e fathast 'an tréin a neirt. Cha d' innis e riamh an t-aobhar a bh' aig air son sin a dheanamh. Ach tha uile sgrìobhadairean eachdraidh eaglaisich a' comh-dhùnadh gur h-ann tre eagal nach b' urrainn e 'chosan a ghleidheadh anns an dian shiubhal a bh' aig an eaglais air aghart o aon cheum mearachdach 'na teagasg 's na

cleachdadh gu ceum eile. Bha mearachdan an t-saobh-chreidmhich Socinus a' togail an cinn 's an eaglais 'an caochladh chruthaibh, gu h-àraidh a measg an fheadhainn a b' òige de na ministeirean. 'S mar a bha iad sin 'an aghaidh theagasgan Leabhair Aidmheil a' Chreidimh, bha na diadhairean òg ud a' fàs dàna gu bhi 'tagradh, air sgàth coguis, nach robh e cothromach a bhi 'toirt air ministeirean an ainm a chur ris an Leabhar Admheil 'an àm a bhi ga'n suidheachadh 'an coimhthionalaibh. Cha robh an Robastonach ullamh gu dol co ro fhada sud. Agus o'n a bha eagal air gu'm feudadh an sruth a bhi ro làidir air a shon, theich e ann an tràth; ach cha do thachair an nì roimh an robh eagal airsan 's air cuid eile. An uair a thuig cuid de na h-uachdarain ciod mu 'n robh curaidhean òga na h-eaglais, bhagair iad, co luath 's a sguireadh iad a chur an 'ainm ri Leabhar Aidmheil a' Chreidimh, gu'n sealladh iadsan air an eaglais mar air a dealachadh o'n Stàite, agus gu'n rachadh grad stad a chur air an cuid stìpeinean a phàigheadh. Bu leòir sud aig an àm. Cha robh iomradh tuilleadh air Leabhar Aidmheil a' Chreidimh a chur air chùl. Thàinig Dr. Hill Chill-Rìmhinn 'an àit' an Robastonaich, mar cheann-iùil nam *Moderates* 's an Ard-Sheanadh. Bu duine comasach esan; 's bha e soirbheachail da réir. Bha sea dreuchdan buannachdail,' onarach aig' an co-cheangal ris an eaglais Albannaich; ach fo a riaghladh-san bha i air a treòrachadh air frith ròidibh ni bu ro fhaid' o a ceud cho-shuidheachadh. O nach feudar mòran leudachaidh a dheanamh 'an so, cuiridh aon saimpleir de 'n spiorad a bha taobh nam *Moderates* a' taisbeanadh ann am beachd air ciod anns an robh leas an duine a' co-sheasamh, solus air a' mhodh riaghlaidh a bh' ac' air an eaglais. Anns a' bhliadhna 1796, cuig bliadhna deug an déigh do'n Olladh Hill tighinn gu bhi 'na cheann-iùil air an Ard-Sheanadh, chuireadh litrichean tagraidh o chuid de chùirtibh eile na h-eaglais, a' guidheadh air an Ard-Sheanadh gnùis a thoirt do shaothairibh a' Chomuinn a chuireadh air chois a' bhliadhn' ud féin 'an Duneidin 's an Glascho, gu

luchd-teagaisg a chur a mach a measg phàganach dhorch' an iodhail aoraidh. Bha Dr. Erscin 'na cheann-suidh' air a' Chomunn a bha 'n Duneidin. Bha e mar an ceudna 'na bhall de 'n Ard-Sheanadh ud, 's thagair e cùis a' Chomuinn air an robh e 'na cheann-suidhe. Chuir Dr. Hill agus a thaobh de'n tigh gu buileach 'an aghaidh airgiod a thrusadh air son a leithid de aobhar; 's ghnàthaich iad argumaidean gu eagal a chur air muinntir sam bith an cuid airgid earbsadh ri Comunnaibh de 'n t-seòrs' ud, a bha nis ag éiridh suas 'an caochladh àitibh, 's a' cumail suas comh-sgrìobhadh daonnan eatorra féin, 's gu 'n fhios an uair a gheibheadh siad iad féin làidir nach h-ann a thionndaidheadh iad an aghaidh na rìoghachd, gus a co-shuidheachadh a thilgeadh bun os ceann. Le leth-sgeulaibh dubha de 'n t-seòrsa so, 's le bhi cumail a mach gu 'n robh na Pàganaich sona gu leòr mar bhà iad, thug iad cùl an doruis do aobhar a' Mhisionari.

7. Bha sìth aig Breatunn, 's 'feudar a ràdh aig an Roinn-Eòrpa, o nàisgeadh an t-sìth ri America gus an do thòisich an iorghail mhòr 's an Fhraing 's a' bhliadhna 1789. Bha iochdarana na rìoghachd sin gu ro mhòr air am fòirneartachadh le ain tighearnas an luchd riaghlaidh ré ùine fhada roimhe sud. Ach air a' bhliadhna so dh' éirich luchd àiteachaidh na tìre le chéil' 'an aghaidh an luchd riaghlaidh, nan daoine mòra, 's tighearnan an fhearainn; agus mar thuil a sguabas roimpe gach gàradh 'us comhara crìch' a bhios 'na rathad, thilg iad bun os ceann na h-uile gnè ùghdarrais aimsireil 'us spioradail 's an rìoghachd; roinn iad am fearann 'us dreuchdan fa leth na rìoghachd mar a thogair iad, 's cha bu dàna le rìgh no ridir a ràdh gu'm b' olc. 'S e 's dòcha gu'm biodh na Frangaich air an cùisean a' chur air seòl le ni éigin de chéill 's de riaghailt 'n uair a dh' fhalbhadh cuthach' 'us boil na fòirneirt diùbh, na 'm biodh iad air am fàgail dhoibh féin gu sin a dheanamh. Ach mar a ghabh rìghrean 'us luchd riaghlaidh eile na Roinn-Eòrpa mòr eagal gu'n éireadh an cuid iochdarana féin air an dòigh cheudn' 'an ceannairc, 's ann a dh' fheumadh cuid

diùbh a dhol 's an eadraigin gu gnothuichean na Fraing' aiseag gu an ceud staid. Chaidh Impire Austria, 's rìgh Phrusia 'an comh-bhoinn air son an aobhair so, 's chruinnich iad feachd cumhachd-ach leis an do bhris iad a steach air taobh deas na Frainge. 'N uair a thuig na Frangaich an t-aobhar mu 'n robh 'mòr shluagh ud a' tighinn 'n an aghaidh, thàinig am bànaidh buileach orra. Cha 'n earbadh iad gnothuch cudthromach sam bith ris an rìgh no ri 'luchd comhairle; 's thug iad uaith' am faileas de chumhachd a bha iad air fhàgail aige. Chuir iad dheth 'n chaithir buileach e, 's dhruid iad suas 'am prìosun e; 's an ùine glé ghoirid thog 'us dh' armaich 'us dh' iunnsaich iad àireamh shaighdearan leis an do sgiùrs iad air falbh am Prusianach 's an t-Austrianach o 'n crìoch-aibh, 's an do ruith iad thairis air na ceàrnaibh tuathach de 'n Roinn-Eòrpa ris an abrar an Tìr-iochdrach. Thug iad aig an àm cheudna fiadhachadh do na h-uile sluagh 's an Roinn-Eòrp' a bha sgìth dheth an luchd-riaghlaidh, iad a dh' éiridh 'n an aghaidh 's gu'n cuidicheadh iadsan iad. 'N uair a bha 'n cuid armailtean a' ruith troimh 'n Tìr-iochdraich, dh' fhosgail iad seòladaireachd na h-aimhne Scheld, a bha Breatunn air gealltuinn a chumail dùint' 'am fàbhar na h-Olaind. Ghabh Breatunn so mar leth-sgeul air son cogadh a chur an céill 'an aghaidh na Frainge. Air an aonamh là fichead de threas mìos a' gheamhraidh, 1793, thàinig an Rìgh-chuairt Fhrangach gu a h-àirde le iad a thoirt ceann an rìgh, Luthais XVI., thun na h-ealaig. Chuireadh an sin mòran gu bàs tre an-amharus iad a bhi air taobh an rìgh. Bha na h-uile rìogh-achd 's an Roinn-Eòrp' a nis a' cogadh an aghaidh na Fraing ach a trì. Bha 'n rìoghachd sin car tamuill a' fàilneachadh 'na comas féin dhìonaidh ri aghaidh na bha 'n sud de nàimhdean. Ach air do phàirtidh bu ghniomhaiche riaghladh na dùthcha fhaotainn, fo threòrachadh Robespierre ainmeil, thog na Frangaich orra; 's dh' fhàs iad co dealasach 's gu'n robh na nàimhdean a' teicheadh rompa air gach làimh. Chuir cùirt Bhreatuinn armailt a null do 'n Tìr-iochdraich a chuideachadh nan Gearmailteach 'an aghaidh

nam Frangach; ach cha robh coimh-réit' iomchuidh a' measg luchd stiùiridh an airm, 's cha robh seasamh aca ris na Frangaich. B' éigin an t-arm Breatunnach a thoirt air ais do Shasunn. Bha 'n càbhlach Breatunnach a' deanamh sgathaidh eagalaich air luingeas chogaidh nam Frangach, ach air tìr bha na Frangaich mar bu tric' a' buadhachadh. Agus anns a' bhliadhna 1795 tharruing Tuscani, Prusia, agus an Spàinn air falbh o 'n chomh-bhoinn 'an aghaidh na Frainge. Bha gainne mhòr 'am Breatunn air a' bhliadhna so; 's bha 'n cogadh a' meudachadh prìs gach seòrsa bìdh. Bha muinntir Shasuinn gu h-àraidh air an dorranachadh co mòr le so, 's gu 'n tug mòran diùbh ionnsuidh air inneal-siubhail an rìgh 'n uair a bha e 'dol a dh' fhosgladh na Pàrlamaid, air son e bhi 'leantuinn air a' chogadh 's iad gu bàsachadh le gorta.

8. Ré dhà bhliadhna 'an déigh sud cha d' rinn Breatunn ach glé bheag còmhnaidh le Austria, a bha nis 'na h-aonar a' cogadh 'an aghaidh na Frainge. Anns a' bhliadhna 1796 thòisich Napoleon Bonaparte a' togail a chinn 's an arm Fhrangach. Bu mhac fir-lagha Napoleon, 'an eilean Chorsica, air taobh siar na Frainge. Fhuair e 'fhòghlum 'an aon de àrd sgoilean saighdearachd na Frainge. Thòisich e aig dreuchd glé iosal 's an arm; ach bha e 'dìreadh gu maith cabhagach. Ràinig e nis air a bhi 'na Sheanalair air a' chuid de 'n arm a bha 's an Eadailt; o 'n là a fhuair esan comannd an airm, cha robh ach buaidh an déigh buaidh ga cosnadh gus an d' fhuadaich e na h-Austrianaich a mach gu buileach as an Eadailt. Thug so air Austria sìth a dheanamh ris an Fhraing. Bha aig Breatunn a nis 'na h-aonar ri bhi 'cath ri cumhachd na Frainge. Bha mòran de na h-Eireannaich glé mhì-riaraichte fo chuing Bhreatuinn, agus chuir iad air a' bhliadhna so fiadhachadh thun an luchd-riaghlaidh Fhrangaich cuideachadh a chur thuca gus a' chuing Shasunnach a thilgeadh dhiùbh. Sheòl càbhlach Frangach, air bòrd an robh ochd mìle deug saighdear a nall gu oirthir Eirinn. Ach shéid doinionn ghaoithe co garbh 'n an aghaidh 's gu'n do philleadh air an ais iad do 'n Fhraing an déigh

ceithir de 'n cuid luingeas a dhol as an rathad agus aon diubh a bhi air a glacadh leis na Sasunnaich. Goirid an déigh so dh' aom luchd riaghlaidh na Frainge cùirt na Spàinne gu dhol 'an comh-bhoinn riu féin 'an aghaidh Bhreatuinn. Thòisich a nis an cogadh da rìreadh air taobh Bhreatuinn. Air a' cheathramh là deug de cheud mhìos an earraich 1791 fhuair an t-Admaral Sasunnach, Sìr Iain Ierbhis buaidh air a' chàbhlach Spàinneach aig àite ris an abrar Cape St. Vincent. Ghlac e ceithir de 'n cuid luingeas.

9. Ged tha na nithe air a bheil iomradh 's na h-earrannaibh so ni's coslaiche ri eachdraidh na Roinn-Eòrpa na ri eachdraidh Alba, gidheadh tha e feumail do 'n leughadair fios a bhi aig air na nithibh so gu a thuigsinn gu ceart ciod a b' aobhar do 'n ùpraid a thòisich 'an Gàeltachd Alba mu'n àm so 'an co-cheangal ri togail dhaoin', agus a dh' oidhirpicheas sinn innseadh 'am briathraibh co tearc 's a ghabhas deanamh. Ged a rinneadh lagh goirid an déigh bliadhna Theàrlaich leis an robh ùghdarras nan tighearnan Gàelach thairis air an cuid tuatha gu bhi air a bhriseadh, 's a réir nach feudadh an tuath-cheathairn a bhi ni b' fhaide air chomhairl' an ceann cinnidh, gidheadh fhuaradh a mach gu'n robh uiread de 'n t-seann nòs fathast a' measg nan Gàel, 's nach faighteadh àireamh sam bith dhiubh gu gabhail 'sa 'n arm mur biodh an ceann-cinnidh, no co dhiù na daoin' uaisle a b' fhaisg air 's an dùthaich a' dol air thoiseach orra. Cha b' urrainn luchd riaghlaidh na rìoghachd so a leasachadh. Agus 's e smuainich iad cothrom a ghabhail air anns a bhi ga thionndadh gu 'm feum 's an goireas féin. Thòisich iad a' toirt *Commission* no barantas do gach uachdaran fearainn fa leth réisimeid a thogail air a chuid fearainn féin, 's a' toirt òrduigh dha mar an ceudna oifigich a shuidheachadh os an ceann mar a thogradh e, agus barantais nan oifigeach sin gu bhi rìs air an daingneachadh leis an rìgh. 'N uair a bha 'n gnothuch mar so air fhàgail eadar an t-uachdaran 's an tuath-cheathairn, bha iadsan gu h-iomlan aig toil an uachdarain. Cha robh cùirt cheartais ann gus an togadh fear sam bith a bha aindeònach air a

dhol do 'n arm a chùis. Cha robh ann dhoibh ach a bhi umhal do 'n uachdaran, no a chuid fearainn fhàgail, 's a dhol do cheàrn' eile far am feudadh iad a bhi air an glacadh air son an aobhair cheudna. A' tòiseachadh aig Bliadhna Theàrlaich anns na thogadh réisimeid Iarla Loudoin, chaidh ceithir réisimeidean fichead a thogail 's a Ghàeltachd gus a' bhliadhna 1800, anns an robh trì mìle fichead fear 'n uair a thogadh iad, 's a bha tarruing an cuid dhaoin' an déigh sin o 'n Ghàeltachd mar a dh' fheumadh iad. Bha iad so gu seirbhis a dheanamh 'an àite sam bith de 'n t-saoghal, far am faiceadh tighearnas iomchuidh an cur. Agus a thuilleadh air so thogadh 's a' Ghàeltachd eadar a' bhliadhna 1760 agus 1800 sea réisimeidean fichead ris an abradh iad Dionadairean *(Fencibles)* a bha gu seirbhis a dheanamh 'am Breatunn no 'n Eirinn. Bha neart nan réisimeidean so gu mòr ag eadar dhealachadh. Bha iad o sheachd ceud gu dà mhìle 's trì cheud. Tha cuid beò fathast, cha 'n e mhàin aig am bheil cuimhn' air an fheadhainn mu dheireadh de na réisimeidean so a thogail, ach a bha gu h-achdaidh a' deanamh suas pàirt diùbh.

10. 'An déigh do Napoleon Bonaparte a bhi co soirbheachail ann am fuadachadh nan Austrianach a mach as an Eadailt, thòisich e 'fàs car ceannasach air an luchd-riaghlaidh a bha os a cheann. Ach gu faotainn cuibhteas e 'an dòigh a bhiodh feumail do sheirbhis na dùthcha chuir iad do 'n Eiphit e anns a' bhliadhna 1798, air cheann buidheann lìonmhor de'n arm gus an tìr sin a cheannsachadh dhoibh féin, 's gu'm biodh e ni b' fhusadh dhoibh o'n dùthaich sin cothrom fhaotainn air impireachd Bhreatuinn 's na h-Innsibh a 's ear. Bha Napoleon soirbheachail 'na chuid féin de'n ghnothuch. Fhuair e buaidh air na h-Eiphitich; ach bha 'n t-Admaral Sasunnach, Nelson, air an oirthir, 's thug e ionnsuidh air a' chàbhlach Fhrangach, an déigh do na saighdeara tìr' an casan a thoirt leò, agus sgrios no ghlac e na luingeas Fhrangach uil', ann an Camus Abucir, air a' cheud là de cheud mhìos an fhoghair. 'An déigh sin ghabh Napoleon air aghart do

Shiria, 's bha dol leis gus an do chuir an Riaghlair Turcach, le còmhnadh nan Sasunnach, air ais e aig St. Jean d' Acre. Phill e 'n sin do 'n Eiphit far an do choisinn e blàr eile faisg air an àit' 's an do chaill e 'n càbhlach. Fhuair e mach 'an so nach robh tighearnas na Fraing' a' tighinn air aghart gu ro mhaith. Fhuair e soitheach beag anns an do sheòl e gu folchuidh a nall do 'n Fhraing le rùn a' bhuidheann aig an robh an tighearnas a thilgeadh bun os ceann, agus fhaotainn 'na làmhaibh féin. Fhuair e fear dìleas, Lisies, gus a chuideachadh 's a' ghnothuch. Fhuair se e féin air òrduchadh le Comhairle nan Seanar gu bhi 'na cheannard air a chuid de'n arm ris an abrar geard a' bhaile. B' e 'n ceud char a rinn e 'n déigh so an luchd riaghlaidh atharrachadh o na Tulleries gu St. Cloud. Cha do leig e fada leò 'an sin an uair a chaidh e steach là àraidh air am muin leis an arm, 's a dh'fhuadaich e mach iad feadh an t-saoghail aig roinn na béigileid. Fhuair e'n sin e féin air ainmeachadh 'na Cheud Chonsul, agus dithis eile còmhladh ris gu bhi ga chuideachadh. Bha trì buidhnean eil' ann fo ainmeachas luchd comhairle, ach 's ann aig Napoleon a bha 'n cumhachd. Air a' cheathramh là fichead de mhios deircannach a' gheamhraidh, 1799, co luath 's a chualas anns an Roinn-Eòrpa gu'n do sgriosadh an càbhlach Frangach chaidh trì no ceithir de na rìoghachdan eil' an comh-bhoinn ri Breatunn 'an aghaidh na Frainge. B' aon diubh sin Austria, 's thòisich i air ath chosnadh nan àitean a thug Napoleon uaithe roimhe sin. Ach an déigh do Napoleon oidhirp a thoirt gu dìomhain air sìth a dheanamh ri Breatunn, chaidh e do 'n Eadailt le dà fhichead mìle fear, 's thòisich e air na h-Austrianaich a sgiùrsadh air falbh mar a rinn e roimhe. Bha Breatunn a' bhliadhna roimhe so air cur cuig mile deug thar fhichead fear a null do 'n Olaind gus na Rusianaich a chuideachadh ann am fuadachadh nam Frangach a mach as an dùthaich ud. Ach b' éigin doibh a dhol air tìr le sìde mhì-fhàbharraich, 'an àite 's an robh cus cothroim aig na Frangaich orra; agus 's e bh' ac' air son an turuis gu 'm b' éigin doibh coth-

rom a thighinn air an ais gun ghrabadh sam bith a cheannach, le ochd mìle prìosunach Duitseach no Frangach a bha 'n làimh 'an Sasunn a leigeadh fa sgaoil. Bha Ard Sheanalair Frangach eile ann da 'm b' ainm Moreau aig an robh comannd air an roinn de'n fheachd a chuireadh do 'n Ghearmailt. Bha esan co soirbheachail 's a' Ghearmailt 's a bha Napoleon 's an Eadailt. Thug so air rìoghachdan na Roinn-Eòrpa sìth a dheanamh ri Napoleon, a chaidh a nàsgadh 's a' cheud mhios de 'n bhliadhna 1801. Bha crìochan na Frainge gu mòr air am farsuingeachadh leis an t-sìth ud.

11. Bha Breatunn air a fàgail a nis na h-aonar a' cogadh ris an Fhraing 's ris an Spàinn. Ach 's ann air fairge bha luchd a' chòmhraig a' coinneachadh mar bu trice. Cha robh am feachd Breatunnach co lìonmhor 's gu 'm b' urrainn mòran diubh a bhi air tìr-mòr na h-Eòrpa. Bha mòran de 'n arm Bhreatunnach 's na h-Innsibh a' sear aig an àm. Cha b'e mhàin gu'm feumadh armailt a bhi 'gleidheadh na fhuair iad de fhearann an sin, ach bha iad fathast a' sìor chur am farsuingeachd an crìochan 's na ceàrnaibh ud. 'An toiseach an t-samhraidh 1799 cheannsaich iad rìoghachd air an robh Seringapatan 'na cheann bhaile, 's thuit an rìgh féin 's a chath a' dìonadh na daingnich 's a' bhaile sin. Bha mar an ceudna cuid de 'n fheachd 'an Eirinn. Bha ceannairc eagalach 's an dùthaich sin 's a' bhliadhna 1798. Bha cuigear de àrd luchd riaghlaidh aig na ceannaircich air nach robh eòlas ach aig an fheadhainn a' b' fhaisg orr' 'an dreuchd. Bha mu 'n cuairt air leth muillean duine fo bhòidibh a bhi dìleas do 'n chomh-fhoill. Bha iad gu éiridh air là àraidh. Ach fhuaradh a mach roimh 'n àm ciod mu 'n robh iad, 's mheataich sin gu mòr iad. Co dhiù dh' éirich iad air an là 'n ceithir no cuig a dh' àitibh. Ach chaidh an ceannsachadh air an aonamh là fichead de mhios meadhonach an t-samhraidh. Thug so air tighearnas Bhreatuinn oidhirpeachadh a' Phàrlamaid Eireannach aonadh ris a' Phàrlamaid Bhreatunnaich. Bha na h-Eireannaich co mòr an aghaidh an Aonaidh so 's a bha na h-Albannaich ri linn ban-righ Anna. Ach thugadh

mu'n cuairt e air an aon dòigh 's an tugadh an t-Aonadh Albannach, le frasaibh de òr Sasunnach. O là na bliadhn' ùire 1801 tha 'Phàrlamaid Eireannach air a h-aonadh ris a' Phàrlamaid 'an Lunuinn; 's theirear Pàrlamaid Bhreatuinn mhòir 'us Eirinn rithe. Air a' bhliadhna so féin, toiseach an earraich, chuireadh armailt Bhreatunnach do 'n Eiphit 'an aghaidh an fheachd a bha Bonapart air fhàgail ann, 's a bha 'n déigh an Eiphit a chur fòpa féin. Air an fhicheadamh là de 'n Mhàirt fhuair an t-arm Breatunnach buaidh orra so, 's dh' fhàg iad an dùthaich air chumha gu'n cuireadh Breatunn a nall iad do 'n tìr féin. Ach mar a bha Breatunn a nis na h-aonar a' còmhrag ris an Fhraing 's an Spàinn, gun mhòr aobhar air a shon, dh' aontaich i ri sìth a dheanamh mu mheadhon an earraich 1802. Bha 'n cogadh ud glé dhaor do Bhreatunn 'an airgiod. Ach cha do chaill i ach dà luing 'an cogadh mara; mu choinneamh sin thug i o 'n nàmhaid, no sgrios i, 1319 de shoithichean eadar bheag 'us mhòr.

---

## CAIB. XLV.

### SEORAS III. GU CRIOCH A RIOGHACHAIDH.

Cha do mhair an t-sìth eadar Breatunn 's an Fhraing ach aon bhliadhna. Fhuaradh Napoleon co neo-sheasmhach 'na ghealladh 's nach giùlaineadh an tighearnas Breatunnach leis ni b' fhaide. Chuir iad pàirt de 'n chàbhlach gus na h-eileanan a bhuineadh do 'n Fhraing 's na h-Innsibh a siar a ghlacadh. Air a' cheud là de 'n t-samhradh 1804 fhuair Napoleon e féin air éigheach 'na Impir' air an Fhraing. Chleachd e na h-aon chliccan a' dìreadh thun na

h-àirde sin 's a ghnàthaich e mu 'n d' fhuair e bhi 'na Chonsul. Bha cuid a' dealbhadh innleachdan 'na aghaidh; 's chuir e cuid de na neo-chiontaich, co maith ris na ciontaich gu bàs 'am fuil fhuair. Chuireadh fear de Phrionnsan an teaghlaich rìoghail gu bàs na' measg sin. Theich Moreau curant' air falbh le eagal a bheatha. 'S a' bhliadhna 1805 fhuair Pit, am Prìomhair Breatunnach, Rusia 'us Austria 'us Naples 'an comh-bhoinn ris féin 'an aghaidh na Frainge. Bha Napoleon ag ullachadh air son briseadh a steach air Breatunn 'n uair a chual e gu'n robh Austria ag armachadh 'na aghaidh, 's Rusia deas gus an nàmhaid sin a neartachadh le a feachd féin. 'An ath là an déigh so a chluinntinn dh' fhàg e Pàris le ceithir fichead mìle fear, a' cur gach buidheann a gheibheadh e air an rathad riu sin. 'Am beagan làithibh ghlac e daingneach Ulm a bhuineadh do Austria, anns an robh deich mìle fichead fear, agus mòran armachd. Mìos an déigh sin chaidh e steach do Uienna, ceann-bhail' Austria, gun duine ga choinneachadh. Lean e air tòir an teaghlaich rìoghail, 'us feachdan Austria 'us Rusia, do Mhoràbhia, 's air an dara là de dhara mios a' gheamhraidh chuir e 'n ruaig orra le chéil' aig àite ris an abrar Austerlits. Bhris sin a chomhbhoinn. Ach bha cumhachd Rusia fathast gun bhriseadh. Bha tir-mòr na h-Eòrpa sàmhach mar so fa chomhair an Fhrangaich. Ach air an aonamh là fichead de mhios deireannach an fhoghair bha 'n càbhlach Breatunnach, fo chomannda Nelsoin, air an càbhlach Frangach 'us Spàinneach a sgrios aig Trafalgàr. Ghlac Nelson naoi deug de luingeis an nàmhaid. Ach leònadh e féin 's a' chòmhrag, 's bhàsaich e 'n là sin féin. Bhàsaich Pit goirid an déigh dha chluinntinn cionnus a chaidh do Austria 's do Rusia. Thàinig Mr Fox 'na àite, 's bhàsaich esan sea miosan an déigh sin. Tha cuid ag ràdh gu 'm b'e 'n gnothuch a bhi dol 'n an aghaidh aobhar bàis an dithis. B' e Mr Percival Prìomhair an tighearnais a thàinig gu cumhachd 'n an déighsan. B' e aon de na ceud nithe a rinn iadsan càbhlach Lochluinn a deas a thoirt do Shasunn mu 'm faigheadh Napoleon gréim orra.

2. 'S a' bhliadhna 1806 bhris Napoleon cumhachd Phrusia, agus 'an tomhas mòr cumhachd Rusia, a rinn sìth ris agus a chaidh 'an combbhoinn ris 'an aghaidh Bhreatuinn gus a cuid luingeis 'us malairt a chumail a mach as gach long-phort air tìr-mòr na h-Eòrpa. B' i Breatunn a nis an aon chumhachd a bha gu h-achdaidh a' cogadh 'an aghaidh an Fhrangaich. Bha gach rìoghachd eile gun neart, 's fo eagal. Bha Napoleon a nis air bith co soirbheachail, 's gu'm feudadh e fois a ghabhail, na 'm b' àill leis. Ach bha 'shannt a cumail coiseachd ri 'shoirbheachadh. Thàinig e gu bhi soilleir gur e 'n dearbh ni gus an robh Alastair mòr ag iarraidh a bh' aige-san 'na amharc, an saoghal a chur fo cheannsal dha féin. Thòisich e nis air na gniomharan a dheanamh le 'làmhaibh féin a bha 'n a' meadhon air an Roinn-Eòrp' a dhùsgadh suas 'na 'aghaidh, le rùn nach do dhealaich riu gus an d' fhàgadh e co lòm ris an t-saighdear bu bhochda 'na 'armailt. Bha cùirt na Spàinn air bith ghnàth umhal dha, gu 'chòmhnadh 'an aghaidh a naimhdean. 'S e 'n duais a thug e dhoibh an teaghlach rìoghal a chur dheth 'n chaithir, agus a bhràthair féin, Ioseph, a chur 'n an àite. Bha e air a dheanamh 'na rìgh air Naples roimhe sin. Chuir e Ioachim Murat, fear a pheathar a nis 'na àite air a' chaithir sin. Rinn e 'bhràthair eile, Luthais Bonapart, 'na rìgh air an Olaind. Thug e rìoghachda beag' eile do bhuill fa leth a theaghlaich. Dhùisg na nithe sin nàimhdeas 'na 'aghaidh anns gach broilleach. Bha na saighdeara de gach inbhe co guineach 'na aghaidh ris an luchd riaghlaidh féin. Dh' éirich na Spàinnich 'an aobhar an rìgh féin; 's b' e sin a' cheud mhisneachd 'us chòmhnadh a fhuair Breatunn mu'n àm chunnartach so 'an aghaidh an nàmhaid mhòir. 'An toiseach an t-samhraidh 1808 dh' éirich na Spàinnich 'an aghaidh an rìgh ùir, 's b' éigin da Madrid fhàgail 'an ceud mhìos an fhoghair sin, agus Sir Artur Uelesli ga 'n cuideachadh. Chaidh mac an rìgh a bh' ann roimh' éigheach 'na rìgh. Bha Napoleon an déigh rìgh Phortugail fhuadachadh air falbh roimhe sud. Dh' éirich na Portugaich còmhladh ris na Spàinnich. Chaidh Napoleon do 'n

Spàinn a nis le 'chuid Frangach 's chuir e 'bhràthair a ris air a' chaithir, 's gach ni eile mar bu mhaith leis. Ghairmeadh Sìr Artur do Shasunn mu 'n àm so, 's bha Sìr Iain Moore air ceann an airm Bhreatunnaich. 'An toiseach 1809 b' éigin da teicheadh air falbh, ach gu h-òrdail, roimh armailtibh lionmhor Napoleoin. Sheas e là blàir riu ann an Corunna, far an robh na Breatunnaich gu dhol air bòrd an luingeis. Chum iad a' bhuaidh làthrach, ach mharbhadh Sìr Iain féin. Ghabh Austria a nis an cothrom air an dragh a bh' aig an nàmhaid o na rioghachdaibh ud a bh' air éiridh 'na aghaidh, 's dh' ullaich i féin leth muillean duin' air son a' chatha. Cha bu luaithe chuala Napoleon sin na thug e 'chasan leis do Austria. Bha Ierom Bonaparte aig air a chur 'na rìgh air Uestphàlia, 's bha sluagh na dùthch' air fhuadachadh air falbh mar rinn na Spàinnich air Ioseph. Ach 'n uair a thàinig Napoleon gu cath ri Ard Sheanalair Austria aig Uagram, choisinn e buaidh co iomlan 's nach robh seasamh aig Austria tuilleadh. B' éigin sìth a dheanamh. B' aon de chumhachan na sìthe so, gu 'm pòsadh Napoleon Maria Luisa, nighean Impir Austria. A chum gu 'm feudadh e so a dheanamh, chuir e air falbh Iosépbin, a bhean a bh' aige roimhe, a chionn nach robh duin' cloinn' aige uaithe.

3. Ghabh Breatunn an cothrom air Napoleon a bhi 'n Austria, 's chuireadh Uelesli do Phortugal le feachd làidir; dh' fhuadaich e 'm Frangach, Soult, a mach as an tìr sin; 's goirid an déigh sin fhuair e buaidh eil' air rìgh Ioseph féin. Rinneadh Morair Uelington de Uelesli air son so. Mu dheireadh an fhoghair air a' bhliadhna so chuir Breatunn ceud mile fear a null do 'n Ghearmailt gu gearaston làidir a chur suas o 'm feudadh iad seòladaireachd na h-aimhne, Scheld, a riaghladh. Chuireadh air tìr iad 'an àite mì-fhallain, 'an eilean Uelcheren; bhris plàigh a mach 'na measg, 's thòisich iad a' bàsachadh 'n am mìltibh. Thugadh air an ais na mhair beò dhiubh, gun dad ach an call air son an turuis. A measg ghniomharan euchdaidh eile Napoleoin mu 'n tàinig e air ais á ceann bhail' Austria, chuir e mach òrdugh gu 'm

feumadh fearann a' Phàp' a bhi air aonadh ri's an Fhraing. Chuir e gach Càrdinal a bha 's an Ròimh 'am prìosun, 's am Pàpa còmhladh riu. Chumadh trì bliadhna 's a' phrìosun sin e; agus anns a' bhliadhna 1812 thugadh do 'n Fhraing e 'na phrìosunach. Dh'fhan Morair Uelington eadar an Spàinn 'us Portugal ré thrì bliadhna 'cumail còmhraig ris na Seanalairibh Frangach. Bha e co seòlta ris an fhear bu sheòlta dhiubh. 'An déigh teicheadh rompa air a shocair féin fad àireamh mhìosan as an Spàinn do Phortugal, a bha 'g aobharachadh call mòr dhaoine do'n Fhrangach, phill e air ais 's a' bhliadhna 1812, 's ghlac e gach daingneach a bha roimhe gus an d' ràinig e Madrid, a thug air an rìgh Ioseph e féin a thoirt as.

5. Rugadh mac do Napoleon 'am meadhon an earraich, 1811, 's chaidh a ghairm an uair sin féin 'na rìgh na Ròimhe. Ged a bha Rusia fad o'n Fhraing, 's an sìth rithe aig an àm so, gidheadh bha Alastair, Impire nan ceàrnan sin de 'n Roinn-Eòrp', a' fàs eudachail mu'n chumhachd a bha gu bhi aig Napoleon o 'chleamhnas ri Austria; agus thòisich e chuid 's a' chuid a' briseadh nan cumhachan sìth. Bha long-phorta na Roinn-Eòrp' uil' aig an àm so air an glasadh suas 'an aghaidh malairt Bhreatuinn. Bha so 'na ghrabadh mòr do mhalairt Rusia féin, nach feudadh aon chuid reic no ceannach ris a' chusbadair a b' fhearr a bh' aice. Bhris an t-Impir', Alastair, na cumhachan air a' phuinc so le fios ciod a thigeadh 'n a lorg. Mu mheadhon an t-samhraidh 1812, ghairmeadh cogadh 'an aghaidh Rusia. Beagan làithean 'an déigh sin bhris Napoleon a steach air Rusia le leth muillean duine. Bha 'n Rusianach a' triall gu mall roimh 'n Fhrangach gun bhuille bhualadh, ach aon bhlàr a chuir iad aig Brodino. Mu dheireadh an fhoghair ràinig Napoleon Mosco, baile mòr 's an robh e 'n dùil fois 'us fasgadh fhaotainn. Thug Ard Sheanalair Rusia òrdugh do fhear riaghlaidh a' bhaile tein' a chur ris 'an ceudaibh àit' air oidhch' àraidh aig an aon àm. Ann am beagan ùine bha 'm baile 'na lasair, 's an ath là 'na luaith. Chuir Napoleon fios thun an Rusianaich gu'm feudadh

cogadh na bliadhn' ud sgur, 's chuir an Rusianach fios freagairt gur h-ann a bha e 'tòiseachadh. Ach chum iad àireamh sheachduinean e 'n déigh sin a' gealltuinn chumhachan sìth dha. 'N uair a thuig e gur h-ann a' caitheamh bhead air a bha iad, ghreas e air ais gu baile mòr eile d'am b' ainm Smolecs, far an gabhadh e fasgadh 'us fois. Chuireadh 'na lasraichibh am baile sin mar an ceudna. Chaidh Napoleon 's a luchd leanmhuinn a nis 'a am breislich, 's thug gach fear gu teicheadh mar a b' fhearr a dh' fheud e, o fhuachd 's o reothadh na dùthch' ud ris nach seas duine no ainmhidh. Chaill Napoleon dà cheud 's dà fhichead mìle duin' air an ratreut ud, eadar na bhàsaich leis an reothadh, 's na mharbh na Rusianaich a bha ga 'n ruagadh. Co luath 's a ghabhadh e deanamh, thàinig an t-Impire Rusianach a nall as a thalamh fuar do Phrusia, 's thug e air rìgh Frederic cuing Napoleoin a thilgeadh dheth, 's éiridh 'na aghaidh. Fhuair iad cuid eile de phrionnsachan na Gearmailt a chaidh 'an comhbhoinn riu, 's b' éigin do Ierom Napoleon teicheadh air falbh. 'S ann ris a' chomh-éiridh so a their luchd eachdraidh 'an Seathamh Comhbhoinn 'an aghaidh na Frainge.

5. 'N uair a ràinig Napoleon Paris an déigh na bha 'n sud de shluagh fhàgail 'an Rusia, thug an Seanadh umhail a bh' aige cothrom dha ceithreamh a' mhuillein a thogail gu call an airm a dheanamh suas. Bha e air ceann a chuid dhaoine 's a' chàmp gu maith tràth air a' bhliadhna 1813, agus 's ann leis a bha dol' an toiseach a' chàmpachaidh. Rinneadh còrdadh air son fosaidh eadar e féin 's luchd na comhbhoinn ré dhà mhìos. Thàinig Impir Austria gu bhi 'na fhear réit' eatorra. Thairg iad do Napoleon an Fhraing fhàgail aige mar a bha a crìochan roimh 'n bhliadhna 1805. Ach cha leigeadh e leo uiread is aon bhaile de na choisinn e o 'n uair sin. 'N uair a thòisich an cogadh a rìs 'an deireadh an t-sàmhraidh chaidh an t-Impir Austrianach 's a' chomhbhoinn còmhladh ri càch an aghaidh a chliamhuinn. Rinn Prionnsa Mùrat, fear a pheathar, an ni ceudna. Bha iadsan a' meudachadh 'an neart ré an dà mhios a bha iad 'n an tàmh, 's neart Napoleoin a' dol 'an lughad. Bha còrr 'us muillean

sluaigh aca-san; an treas cuid de sin aige-san. Bha righrean 'us prionnsachan na h-Airde 'n ear a' tighinn air o 'n ear; Morair Uelington leis na Breatunnaich 's na Spàinnich 's na Portugaich a' tighinn air o 'n taobh 's iar. Ged a bha e féin a' buadhachadh anns gach àit' am biodh e làthair gu pearsonta, 's a' briseadh cumhachd nan armailtean a bhiodh mu 'choinneamh, gidheadh bha 'chuid Sheanalairean a' call, 's esan a' call le sin, 's iad ga iomain a lion ceum 'us ceum rompa, gus mu dheireadh na bliadhn' an robh iad a' cuairteachadh chrìochan na Fraing' an ear 's an iar. Thairg iad eadhon a nis dha an Fhraing le a seana chrìochaibh a bhi air a fàgail aige; ach cha ghabhadh e sin, ged a bha gach cinneach 'us Prionns' a bha e riamh air a cheannsachadh, a rìs air éiridh 'na aghaidh. 'An toiseach na bliadhna 1814 thog Napoleon cha mhòr gach òganach Frangach a b' urrainn armachd a ghiùlain, 's thòisich e air na nàimhdean a philleadh air an ais. Ach ged a bha e ga 'm briseadh thall 's a bhos far an robh e ga 'n coinneachadh, bha iad co lionmhor, 's mar chearcall ga chuairteachadh, 's gu'n robh iad a' sìor dhol air aghart gu neosgàthach, ged a bhiodh esan air an cùl. Air an là mu dheireadh de 'n Mhàirt chaidh Impire Rusia, 's rìgh Phrusia a steach do Phàris gu buadhach air ceann an cuid feachd. Bha Napoleon a' ruagadh buidhn' eile fad air falbh o 'n bhaile. 'N uair a thuig e gu'n do ghlacadh Pàris chaidh e do bhail' eile 's a' choimhearsnachd, Fontainbleau. Thug an Seanadh Frangach an tighearnas do chuigear dhiùbh féin, air an robh Tallerand ainmeil mar cheann. B' éigin do Napoleon bann a sheulachadh, a' leigeadh dheth gnothuch a bhi aige ris an Fhraing gu bràth, air a shon féin 's air son a theaghlaich. Thug an luchd comhbhoinn an sin dha mar oighreachd eilean Elba, cadar Corsica 's oirthir a tuath na h-Eadailt, agus ceud 'us ceithir mìle Pund Sasunnach 's a' bhliadhna, 's cothom ceithir cheud fear a bhi 'n an geàrd air. Goirid an déigh so thàinig an t-oighre dligheach, Luthais XVIII. air ais do Phàris, an déigh a bhi ochd bliadhna fichead air fògradh. Chaidh am Pàp' air ais do'n Ròimh, 's chaidh rìgh dligheach na Spàinn air ais thun na

caithreach a b' éigin do Ioseph Bonapart fhàgail; 's co luath 's a ghabhadh deanamh chruinnich fir-ionaid o rìoghachdaibh fa leth na Roinn-Eòrpa do Uienna gu ni èigin de òrdngh a chur air nithibh an déigh gach troimhe chéile 'thug Napoleon air an Roinn-Eòrpa ré nan deich bliadhna mu dheireadh.

6. Anns a' bhliadhna 1810, thàinig trioblaid inntinn rìgh Seòrais gu leithid a dh' àirde 's gu'm b' éigin an cumhachd riaghlaidh a thoirt uaithe, 's thug dà Thigh na Pàrlamaid e d'a mhac bu shine, Prionnsa Uéils. Bha rìgh Seòras air bith mach á cleachdadh a reusoin uair no dhà roimhe sud; ach chaidh e 'm feabhas 'an ceann ùine ghoirid. Tha cuid ag ràdh gu 'n robh bàs a nighinn, a' bhan-phrionns' Amelia, 'na mheadhon air a thrioblaid a thighinn air ais aig an àm ud; 'an déigh so bha e mach á cleachdadh a reusoin tuilleadh gu là a bhàis. Anns a' bhliadhna 1795 bha Prionnsa Uéils air pòsadh na bana-phrionnsa, Carolin, nighean Diùc Bhrun-suic; ach bha iad mì-shona còmhladh ri chéile, 's dhealaich iad buil-each 'an ùine nach robh fada. Cha robh aca de theaghlach ach aon nighean, a' bhan-phrionnsa Charlot. B' ise ban-oighre 'chrùin 'an déigh a h-athar. Cha robh an cumhachd rìoghail gu h iomlan aig Prionnsa Uéils. Ghléidh a' Phàrlamaid aca féin cumhachd oifigich òrduchadh 's an arm, 's nithe de 'n t-seòrsa sin. An uair a bha Napoleon a' glasadh suas lōng-Phorta na Roinn-Eòrp' 'an aghaidh malairt Bhreatuinn, rinn an tighearnas Breatunnach, 'an rathad dìoghaltais air sud, Achd eil' a réir nach feudadh cinneach sam bith malairt a dheanamh 's an Roinn-Eòrpa gun chuspainn a phàigh-eadh do Bhreatunn. Bha so a' buntainn ri malairt Stàitean Aon-aicht' America, a bha gu mòr air am feargachadh roimhe sud leis a' chleachdadh a bh' aig luingeas cogaidh Bhreatuinn air rannsachadh an cuid luingeas malairt air son sheòladairean Breatunnach, 's ga 'm preasadh do 'n seirbhis féin. 'S e bun a bh' ann gu'n do chuir Stàit-ean America an céill cogadh 'an aghaidh Bhreatuinn 'am meadhon an t-samhraidh 1812. Chuir tighearnas Bhreatuinn air chul an t-Achd dubh ud. Ach lean cogadh America gu deireadh 1814.

Bha Breatunn gu mòr 'na cabhaig leis an dà chogadh ud air a làimh aig an aon àm. 'S ann air a' mhuir, mar bu trice, bha iad féin 's na h-Americanaich a' coinneachadh. Thug na h-Americanaich caochladh ionnsuidhean air Canada, ach cha robh iad a' coinneachadh ri soirbheachadh idir an taobh sin. 'N uair a sguir iad 'am mìos meadhonach a' gheamhraidh, 1814, cha robh dad aig taobh seach taobh air son na h-aimhreit ach an call 's an cosdas.

7. Cha d' fhan gille nan car 'an eilean Elba ach deich mìosan. Bha 'dhòigh féin aig air faotainn a mach ciod a bha dol air aghart 's an Fhraing. 'N uair a phill Luthais XVIII. chuir e fios air àrd-mhaithibh na rioghachd a bh' air fògradh 'an dùthchaibh fa leth na Roinn-Eòrpa; thug e air an ais gu dreuchdaibh fa leth a' chrùin na seann teaghlaichean a bh' aig a roimh aithrichean 'an dreuchd. 'An aon fhocal bha e air son nan uile nithe a thoirt gus an t-suidheachadh 's an robh iad ri linn nan rìghrean a bha roimhe. Aig àm na Rìghchuairt chaidh fearann nan daoine mòra 's na h-eaglais a roinn 'na mhìltibh, 's na cheudaibh mìl' oighreachd bheag. Bha na sagartan a' bagradh iom-sgaradh eaglaiseach air gach neach a chumadh slat de fhearann na h-eaglais. Bha mar so claidheamh gach duin' 'an aghaidh a chompanaich; an Fhraing 'an staid co dona 's a bha i riamh, 's bu leòr sin. Air a' cheud là de 'n Mhàirt 1815 thàinig Napoleon air tìr 'an Cannes, 'an ceann a deas na Fraingc, le mìle fear, ghabh e air aghart tre 'n dùthaich gun duine beò a' cur grabaidh air, agus air an fhicheadamh là de 'n mhìos chaidh e gu buaidh-chaithreamach a steach do Phàris, 's ghabh e sealbh air an lùchairt as an do theich Luthais air a' mhaduinn sin féin. Chuir Napoleon fios air an luchd dreuchd a bh' aige roimhe, 's na h-uile nì eile 's an òrdugh an d' fhàg e iad. Thug e cothrom do na Frangaich an roghuinn a chur an céill co dhiùbh a b' e féin no 'm Bourbonach a bhiodh a' riaghladh os an ceann.* Bha muillean gu leth *Vote* air a thaobh; agus ni bu lugha na leth muillean 'na aghaidh. Co luath

* Bu Bhourbonaich an teaghlach a chuireadh dheth 'n chaithir.

's a chuala fir-ionaid nan rioghachdan a bha cruinn ann am Uienna gu'n tàinig e air ais, chuir iad an céill gairm lagh' a dh' innseadh gu'n robh e 'na dhuin' an taobh mach a lagh, agus fosgailte do dhìoghaltas follaiseach, air son a' bhrisidh coimhcheangail a rinn e. Air a' chnigeamh là fichead de 'n mhìos chaidh Breatunn, Austria, Rusia 'us Prusia 'an comhbhoinn 'na 'aghaidh; 's an ùine ghoirid rinn gach cinneach 's an Roinn Eòrp' an ni ceudn' ach an t-Suain a mhàin. Bha sùrd an sin air ullachadh feachd anns gach ceàrna gus an t-ain-tighearn 'fhaotainn 'an làimh. Cha b' ann air Napoleon bu lugha bha de chabhaig a' cur armailtean 'an òrdugh gus e féin a dhìonadh o 'naimhdibh lìonmhor cumhachdach. 'An toiseach mìos meadhonach an t-samhraidh, bha còrr 'us leth muillein saighdear aig' air an togail. Ach dh' fheumadh e beagan ùine gu iad sin iunnsachadh 'us armachadh. Bha còrr 'us muillean aig luchd na comhbhoinn. Bha Uelington (nis na Dhiùc) an dèigh armailt lìonmhor Bhreatunnach 'us Ghearmailteach fhaotainn cruinn 'am Belgium 'an toiseach a' mhios mheadhonaich. Bha Marsal Blucher a' dlùthachadh ris le ceud mìle Prusianach. Bha feachdan Rusia 'us Austria ag ullachadh air son marsail as an dùthchaibh féin. Thug an t-eagal gu 'n tigeadh iad sin uil' 'an ceann a chéile, air Napoleon ro chus cabhaig a dheanamh gu dol air tòir Uelingtoin 'us Blucher, 'us là blàir a thoirt doibh air leth, na 'm bu chomasach e. Air a' chnigeamh là deug de'n mhìos chaidh e seachad air a' chrìch Fhrangaich le sea fichead mìle fear. Bha Diùc Uelingtoin ann am Brusels, ceann bhaile rioghachd Bhelgium, aig an àm, 's chual e 'n oidhche sin féin gu'n robh 'm Frangach a' tighinn. Air maduinn an ath là mharsail e roinn mhaith de 'n fheachd gu àite ris an abrar Quartre Bras, sea mìle deug á Brusels, far an robh dà rathad mhòr a' dol tarsuinn air a chéile. Bha 'm Frangach ro dhéigheil air sealbh fhaotainn 's a ghleidheadh air an àite so gus an cumadh e feachdan an luchd comhbhoinn o chéile. Bha Uelington ro dhéigheil air an àit' fhaotainn, 's a chumail gus an gleidheadh e sligh' fhosgailt eadar e féin 's Blucher. Air an t-seathamh là deug chaidh Napoleon a

chogadh ri Blucher air leth, ach chuir e Marsal Nei le dà fhichead mìle fear a' ghleidheadh sealbh air Quartre Bras. Bha na Frangaich agus feachd Uelingtoin a' tighinn gu Quartre Bras mu'n cuairt de 'n aon àm, 's lean iad air còmhrag ri 'chéile' a' chuid mhòr de 'n là, gun taobh sam bith a theicheadh. Chaidh mòran a mharbhadh air gach taobh. Chuir Napoleon, aig Ligni, an ruaig air Blucher, a theich air falbh dheth 'n àraich an déigh àireamh mhìltean a chall. Ach theich e 'an òrdugh maith; 's chuir Napoleon Marsal Grouchi le cuig mìle deug thar fhichead ga ruagadh, 'n uair a chaidh e féin gu deannal a thoirt air Diùc Uelingtoin. 'N uair a thuig Uelington gu 'n do theich Blucher, mharsail e féin air ais gu baile beag ris an abrar Uaterlù, mu naoi mìl' o Bhrusels, far am biodh e ni b' fhaid' air falbh o Napoleon agus ni b' fhaisg air còmhnadh sam bith a dh' fheudadh Blucher a dheanamh leis.

8. 'S gann a tha eachdraidh a sgrìobhadh 's an Roinn-Eòrp' o'n àm ud anns nach 'eil iomradh air blàr Uaterlù; ach cha 'n 'eil fear sam bith a' gabhail air làn chunntas a thoirt air gach car a chuir an dà fheachd a bha 'còmhrag ri chéile dhiubh ré an là ainmeil ud. Bha mu cheithir fichead mìle fear fo threòrachadh Uelingtoin. Bu Bhreatunnaich deich mìle fichead diubh sin, a measg an robh trì réisimeidean Gàelach.* Dh' fheumadh gu 'n robh feachd Napoleoin gu maith ni bu lìonmhoire na feachd an Diùc. Bithidh an t-ochdamh là deug de mhìos meadhonach an t-samhraidh, 1815, iomraideach gu bràth mar Là Uaterlù. B' aithne do 'n Diùc an t-àite-

* Bha e 'na ni comharraichte gu'n robh meadhon Chatoibh ga fhàsachadh, 's na tighean ga'n losgadh os ceann an luchd-àiteachaidh aig an dearbh àm 's an robh àireamh mòr de shluagh na Siorrachd sin a' cathachadh 'an aghaidh naimhdean Bhreatuinn, 's naimhdean na Roinn-Eòrp', araon 's na h-Innsibh a 's ear, agus 'an aghaidh Napoleoin. Ged a thigeadh am Frangach fuilteach féin air tìr le 'chuid feachd air taobh deas no tuath Chatoibh 's gann a b' urrainn e léir-sgrios a b' eagalaich' a dheanamh air aitibh còmhnuidh phàrantan na muinntir a bha 'leigeadh sios am beath' ann an dùthchaibh céin air son dìon na rioghachd 's a còraichean.

roimhe sud; 's bha e 'n déigh a làthrach a roghnachadh mu'n tàinig na Frangaich. Thog Napoleon 'àite mu choinneamh an tulaich air an robh feachd an Diùc air socrachadh. Thòisich an cath mu dheich uairean 's a' mhaduinn leis an eachraidh Fhrangach a thoirt garg ionnsuidh air armailt an Diùc fhuadachadh o 'n àraich; ach chuireadh air an ais iad le mòran call' air gach taobh. Mar so lean an cath gu feasgar; ionnsuidh fhuilteach an déigh ionnsuidh air taobh nam Fràngach, agus gun an Diùc a' deanamh dad ach a' gleidheadh a làthraich. Bha lagan ìosal eadar an dà thulaich air an robh na h-airmailtean 'n an seasamh. Fhad 's a bha na Frangaich a' dol no tighinn tre 'n ìsleachd sin bha gunnaidhean an Diùc a' deanamh sgathaidh uamhasaich orra. Ach 's ann a bha na Breatunnaich a' fulang gu h-àraidh an uair a thigeadh na Frangaich gu ionad tharruing lann riu. Ghléidh an Diùc fad an là an làthrach a roghnaich e; ach bha e 'fàs iomguineach mar a bha 'm feasgar a' tighinn 's nach robh Blucher a' tighinn. Ach mu sheachd uairean chualas fuaim ghunnaidhean mòr' a' Phrusianaich ag éigheach gu'n robh e 'tighinn co cabhagach 's a b' urrainn e. Bha Blucher an déigh car mu chnoc a thoirt do 'n Fhrangach a chuireadh air a thòir; ach chuir sin e féin air fior dhroch rathad, troimh 'n robh e doirbh a' chuid throm de 'n fheachd a ghiùlain. Thuig Napoleon a nis gu'n robh e dheth, mur briseadh e neart an Diùc mu'n ruigeadh còmhnadh an fhir eil' e. Chuir e réisimeidean ùr a steach a nis, agus leis na bh' aige de neart thug e ionnsuidh air na Breatunnaich 's na bha còmhladh riu; ach sheas saighdearan an Diùc eadhon ris an ionnsuidh so. Agus mar a bha 'chend dol air ais aig na Frangaich chaidh Blucher, le 'chuid Phrusianach, 'an òrdugh cath' air làimh chlì an Diùc. Thug an Diùc an sin òrdugh do a chuid dhaoin' iad a ruagadh air falbh an nàmhaid. An uair a dh' fhairich na Frangaich gu'n robh nàmhaid ri 'n taobh co maith 's ri 'n aghaidh chaill iad an tapadh, 's mar thonn 'an déigh a neart a chaitheamh, phill iad air an ais. Mar thonn ag éiridh 'na neart leum gach Breatunnach 'us Gearmailteach air an sàil' ga 'n

gearradh sìos, 's ga'n sguabadh rompa mar chlachaibh a' mhuile. B' éigin do Napoleon 's do gach fear eil' a b' urrainn a chasan a thoirt leis. Chaidh mòran diubh as an rathad a' dol seachad air a' cheud drochaid a thachair riu. Mar a bha Gearmailtich 'us Breatunnaich an Diùc air an sàrachadh le obair an là, cha robh iad ro luath-chosach 's an ruaig. Cha robh na Prusianaich a' marsail ach glé mhall tre 'n là. Bha iad a nis air talamh lòm, rèidh. Bha cothrom ac' an tòrachd thoirt a steach air son an ruagaidh a rinneadh orra féin dà là roimhe sud. Ghabh iad an cothrom le cìocras. Eadar na trì là blàir ud 'an déigh a chéile, chaidh dà fhichead mìle Frangach a mharbhadh; bha àireamh mòr air an leònadh 's air an glacadh 'na 'm prìosunnaich. Thuit mòran de 'n cuid armachd, 's an treathlaich chogaidh uil' 'an làmhaibh na muinntir a bhuadhaich. Chaill Blucher sea mìle deug fear; chaill Diùc Uelington trì mìle deug. Bha Napoleon 'am Pàris air an fhicheadamh là, a dh' innseadh sgeul a' bhròin. Thug e oidhirp air an t-Seanadh aomadh gu feachd eil' a chur 'an uidheam dha. 'N uair nach gabhadh sin deanamh, rinn e atharrais de lìbhrigeadh air crùn na Frainge d' a mhac. Dh' ullaich e 'n sin air son ruith air falbh a dh' America. Ràinig e port ris an abrar Rochfort air an treas là de threas mìos an t-samhraidh. Ach bha 'n t-oirthir air a chuairteachadh le càbhlach Bhreatuinn, 's gach rioghachd eil' a bha cogadh ris, co dòmhail 's nach robh rian aig' air teicheadh. Air a' chuigeamh là deug de 'n mhìos thug se e féin suas do chaiptin na luinge Sasunnaich Bellerophon, gus a thoirt gu Prionnsa Ueils a bha 'na Thàinistear, 'an dùil gu'n deanadh e fàbhar ris 'na airc. 'An déigh do 'n luing tighinn do Shasunn leis, cha 'n fhaigheadh e cothrom cas a chur air tìr. Chaidh 'òrduchadh do eilean beag ris an abrar St. Helèna, air taobh 's iar Africa, far na chumadh e 'na phrìosunnach cogaidh gu àm a bhàis, a thachair air an treas là de cheud mhìos an t-samhraidh 1821. Bhàsaich a mhac 'an ceann a thrì bliadhn' a dh' aois. 'S a bhliadhna 1840 fhuair na Frangaich cothrom a chorp a thoirt do 'n

Fhraing, far an deachaidh adhlacadh le mòr ghreadhnachas a measg dhaoin' ainmeil na tìre sin.

9. An uair a thàinig an t-sìth, 's a thuit tuarasdal gach seòrsa luchd-oibre, thòisich muinntir nam bailtean mòr air feadh Bhreatuinn ri tuasaid 'us troimhe-chéile, a' gearan air an droch riaghladh a bh' air a dheanamh orra. Bhiodh iad a' cumail choinneamhan 'an caochladh àitibh gu bhi 'tagradh air son na Pàrlamaid a cheartachadh. Bhiodh cuid a' call am beath' aig na coinneamhan sin an uair a bhiodh an t-arm ga 'n cur o chéile, 's bha mòran diubh air an cur 'am prìosun. Bha e 'meudachadh mì-thoileachadh an t-sluaigh gu'n robh gach cìs 'us cuspainn a bh' air an leagadh air nithibh ré a' chogaidh, air am buanachadh ri àm sìth. Bha riadh nam fiachan 'na eallach tròm air an dùthaich. 'N uair a thòisich cogadh na Frainge 's a' bhliadhna 1793, bha fiachan Bhreatuinn dà cheud agus deich muilleana fichead (£230,000,000). An uair a sguir an cogadh 'an déigh blàr Uaterlù bha 'n càrn air fàs suas gu ochd ceud 's trì fichead muillean (£860,000,000). Bha bàrr neo-àbhaisteach bochd 's an rìoghachd 's a' bhliadhna 1816. Bha gach seòrsa lòin dùblachadh na prìs a bha e uair sam bith o'n àm sin. 'An toiseach an t-samhraidh 1816 phòs a' bhan-phrionnsa, Charlot, prionnsa Leopold, á Sacs-Còburg. Air an dara là fichead de cheud mhìos a' gheamhraidh, 1817, bhàsaich i 'n déigh a h-aisead air leanabh marbh. Cha robh i ach dà bhliadhna thar fhichead a dh' aois. Bha i gu mòr air a caoidh feadh Bhreatuinn gu léir. Air an naoidheamh là fichead de dhara mìos a' gheamhraidh, 1820, chaochail rìgh Seòras III., anns an trì ficheadamh bliadhna de 'rìoghachadh, agus anns an dara bliadhna thar a' cheithir fichead de 'aois. Thàinig a mhac bu shine, Tàinistear Bhreatuinn, thun na caithreach 'na àite, fo'n tiodal, Seòras IV.

## CAIB. XLVI.

### SEORAS IV.—UILLEAM IV.

Goirid an déigh do Sheòras IV. tighinn thun na caithreach fhuaradh a mach comhfheall eagalach a bha ga h-ullachadh le buidhinn de dhaoine dàn' am baile Lunuinn, aig an robh fear Thistlewood 'na cheann-iùil. 'S e bha iad a' gealltuinn doibh féin gu marbhadh iad uile mhinisteirean an rìgh an uair a bhiodh iad cruinn aig dìnneir 'an àit' àraidh; gu'n cuireadh iad Lunuinn ri thein' 'an caochladh àitibh aig an aon àm, 's gu'n gabhadh iad féin sealbh air an tighearnas. Ach bhrathadh iad le neach éigin, 's chaidh an glacadh an dearbh oidhch' a bha dùil ac' an t-olc a dheanamh. Chrochadh cuigear dhiubh. Mu'n cuairt do'n àm so dh'éirich buidheann bheag eile, mu leth-cheud 'an àireamh, 'an ceannairc ann an Cill-Saoidh 'an taobh 's iar Alba. Bha iad armaichte le spealaibh 's le dagaichibh. Chaidh an sgapadh leis an arm dhearg, 's naoi deug dhiubh a ghlacadh, dheth 'n robh dithis air an crochadh, 's an còrr air an cur do dhùchaibh céin, mar chiomaich. An uair a chual' a' bhanphrionnsa, Carolin, gu'n tàinig a fear-pòsda thun na caithreach, thàinig i nall as an Eadailt, far an robh i air chuairt o cheann iomadh bliadhna, 's thagair i bhi air a h-àrdachadh gu inbhe banrigh Bhreatuinn. Cha robh an rìgh no 'chuid mhinisteirean deònach sin a leigeadh air aghart. Thug iad oidhirp air Reachd a dhaingneachadh 'an Tigh na Moraircean 'na h-aghaidh, a' dearbhadh gu'n robh i neo-dhìleas d' a fear-pòsda. Ach bha sluagh na rioghachd co mòr air an gluasad leis an fhòirneirt a rinneadh oirre ré ùine co fada, 's gu 'm b' éigin a' chùis-dhìtidh a leigeadh fa làr. 'N uair a bha'n rìgh ga chrùnadh air an naoidheamh là deug de threas

mìos an t-samhraidh, 1821, dh' iarr a' bhan-righ cothrom a dhol a steach a dh' fhaicinn a' chrùnaidh. Ach cha d' fhuair i eadhon an cothrom sin. Bhàsaich i trì seachduinean an déigh sin, mar tha cuid ag ràdh, leis a' bhriseadh cridhe. Goirid an déigh a chrùnaidh, chaidh an rìgh cuairt do Eirinn, 's an ath mhìos do Hanobhar, rioghachd a shìnnsir. Air a' chuigeamh là deug de chend mhìos an fhoghair, 1822, thàinig an rìgh do Alba, rioghachd air nach do chuireadh an t-urram sin o àm na Rìghchuairt. Dh' fhan e 'n Alba gus an t-seachdamh là fichead de 'n mhios. Bha e 'caitheamh na h-ùine sin 'am fleadhachas còmhladh ri àrd-mhaithibh na tìre.

2. Bha 'n dà bhliadhn' 'an déigh so, neo-àbhaisteach soirbheachail a thaobh malairt air feadh Bhreatuinn uile. Bha 'n t-airgiod anabarrach pailt. Thòisich daoin' a' toirt 'an iasachd do gach Stàite 's an Roinn-Eòrpa 's an America. Thòisich cuideachda, no Luchd-pàirt, ag éiridh anns gach ceàrna. Ach bha mòran a' meall-adh 's a' caradh a chéile, 's bha na gnothuichean air an robh iad a' tòiseachadh a' dol 'n an aghaidh. 'S e bun a bh' ann, 'an ceann bliadhna no dhà thòisich na comunnan a' seargadh 's a briseadh o chéile co cabhagach 's a bha iad a' dol cuideachd. 'S an dà bhliadhna, 1825-6, bhris iomadh Banc air feadh Bhreatuinn, 's mòran de na comunnan ud a chuireadh suas air son malairt a' chur air aghart 'an caochladh àitibh de 'n rioghachd. Thug na nithe sin air mòran cheannaichean briseadh, agus sgaoil an call a measg gach inbhe sluaigh. Ach le misneachadh fhaotainn o Bhanc Shasuinn, bha creideas a lion cuid 'us cuid air aiseag a measg luchd malairt.

3. Bha ministeirean a' chrùin ag atharrachadh mu 'n àm so co tric 's ged a bha iomadh lagh feumail air an deanamh leò, nach biodh e glé thaitneach a bhi ga 'n ainmeachadh uile. 'An toiseach na bliadhna 1828, thàinig Diùc Uelingtoin gu bhi 'na Phrìomhair. Bha Mr Peel (an déigh sin Sìr Raibeart), a measg a chomh luchd dreuchd. Goirid roimhe sin, 'am meadhon an t-samhraidh 1827, sheulaicheadh còrdadh 'an Lunuinn eadar ministeiribh Bhreatuinn, 's na Frainge, 's Rusia air son stad a chur air a' chogadh fhuilteach

a bh' eadar an Turcach, agus na Greugaich a bh' air éiridh 'na aghaidh gus a chuing a thilgeadh dhiùbh. Agus air an fhicheadamh là de threas mìos an fhoghair sgrios càbhlaichean aonaichte nan trì rioghachdan sin an càbhlach Turcach ann am Camus Nabharìno. Anns a' bhliadhna 1830 fhuair na Greugaich an saorsainn o chuing an Turcaich. Tha iad o 'n uair sin 'n an rioghachd air leth leò féin. 'S e ni àraidh air son a bheil tighearnas Uelingtoin ainmeil, gu'n d' rinneadh dà lagh ro fheumail ri linn e bhi air ceann an tighearnais. B'e 'n ceud aon diubh sin atharrachadh a dheanamh air an Reachd a rinneadh ri linn Theàrlaich II. a réir nach feudadh duine sam bith a bhi air a ghabhail a steach do dhreuchd fhollaisich gun e ghabhail na sàcramaid a réir riaghailtean na h eaglais stéidhicht' ann an Alba 's an Sasunn. Bha so a' cumail a mach as gach dreuchd fhollaisich 's an dà rìoghachd mòran de dhaoine saibhir, comasach, ni a 'bha 'g aobharachadh mòran mì-thoileachaidh a measg an t-sluaigh. Chaidh an lagh atharrachadh aig an àm so, air sheòl 's gu'm feudadh duin' uasal sam bith a bhi air a ghabhail a steach do dhreuchd fhollaisich gun a chreud atharrachadh. Chaidh lagh eil' atharrachadh 'am fàbhar nam Pàpanach. Cha 'n fheudadh aon diùbhsan roimhe so o àm na Rìghchuairt dreuchd fhollaiseach sam bith fhaotainn 's an rioghachd. Ach bha na Pàpanaich aig an àm so, gu h-àraidh 'an Eirinn, air tighinn gu buaireas mòr air son an leth-bhreth a bha air a deanamh orra. Bha fear Daniel O Connel 'na churaidh aca, gu bhi tagairt an cùisean feadh Shasuinn. Anns a' bhliadhna 1829 thug ministeirean a chrùin Bil a steach do'n Phàrlamaid air son an lagh so atharrachadh air sheòl 's gu'm feudadh Pàpanach sam bith a bhi 'na fhear-dreuchd le e mhionnachadh gu 'm biodh e dìleas do 'n rìgh, 's aideachadh nach 'eil tighearnas aimsireil aig Pàpa no aig neach sam bith eile 's an rìoghachd so, ach luchd riaghlaidh dligheach na rioghachd féin. Air an treas là deug de mhìos meadhonach an earraich chuireadh an Seula Rìoghail ris an Achd sin; agus o'n uair sin tha na Pàpanaich a' faotainn nan aon chòraichean ri luchd-

arain eile na rìoghachd. Chaochail Seòras IV. air an t-seathamh là fichead de mhìos meadhonach an t-samhraidh 1830, 's an ochdamh bliadhna thar an trì fichead de 'aois, agus thàinig a bhràthair a b' fhaisge, Diùc Chlarens, thun na caithreach, fo 'n tiodal, Uilleam IV.

---

## CAIB. XLVIII.

### UILLEAM IV.

Mu'n cuairt do mhìos 'an déigh do righ Uilleam tighinn thun na caithreach thachair Rìghchuairt eile 's an Fhraing a chuir buaireas mòr air na Breatunnaich. Chuireadh air falbh o 'n chaithir Teàrlach X., bràthair Luthais XVIII., a' mheur bu shine de 'n teaghlach rìoghail, 's thugadh a steach Diùc Orleans, meur a b' òig' an teaghlaich, fo 'n tiodal, Luthais Philip, Rìgh nam Frangach. Bha gluasad mòr roimhe sud a measg nam Breatunnach, ag iarraidh co-shuidheachadh na rìoghachd a dheanamh ni b' fharsuinge, air sheòl 's gu'm biodh guth aig cuid mhaith ann an roghnachadh Buill Pàrlamaid, aig nach robh fathast còir air sin. Roimhe sud bha mòran de Bhuill na Pàrlamaid air an cur a stigh le seana Bhuirgh, anns nach robh ach tearc de luchd àiteachaidh, an uair a bha Buirgh ùr air éiridh suas anns an robh mòran luchd àiteachaidh, aig nach robh còir idir air Ball a chur a steach. Mar bu trice 's ann do theaghlaichibh nam Morairean a bhuineadh na Buirgh ud, no 'm fearann air an robh iad, 's gheibheadh iad an càirdean féin air an cur a stigh; 's theirteadh Buirgh Pòcaid riu air son sin. Bha iad ag iarraidh co-cheartas 's an t-seadh so. Agus ni eil' a bha iad ag iarraidh

atharrachadh, gu 'm biodh *Vote* aig cuid do nach buineadh sin roimhe, a thaobh lughad an cur a stigh: cuid ag iarraidh an cur a stigh a bhi 'n t-suim so, 's cuid an t-suim ud eile, ma'm faigheadh iad *Vote.* Thug Morair Iain Rusel Bil a steach do'n Phàrlamaid air son an co-shuidheachadh a leasachadh a réir nan nithe so. Ach bha 'n àireamh bu mhò 'na aghaidh, agus sgaoil an rìgh a' Phàrlamaid, 's roghnaicheadh Pàrlamaid nuadh aig àm ris am feudtadh da rìreadh àm carraideach a ràdh. Bha 'n àireamh bu mhò de'n Phàrlamaid sin air taobh a' Bhil; ach bha mòran de Thigh nam Morairean 'na aghaidh, 's b' éigin tuilleadh Mhòrairean a dheanamh mu'n d' fhuaradh troimh 'n Tigh-san e. Thàinig a' chuid deth a bhuineadh do Shasunn gu bhi 'na lagh air an t-seachdamh là de mhìos meadhonach an t-samhraidh, 1832, agus a' chuid deth a bhuineadh do Alba 's do Eirinn air an dà mhìos 'an déigh sin. Thug an lagh so a bhi air a dhaingneachadh mòr shìth do 'n rìoghachd aig an àm; ach bha mòran de na h-àrd uaislibh 'na aghaidh. Bha 'n reachd so a' toirt *Vote* air son Ball Pàrlamaid a roghnachadh do gach Albannach a bha pàigheadh leth-cheud Punnd Sasunnach de mhàl air son a chuid fearainn, no deich Puinnd Shasunnach de mhàl tighe ann am baile mòr, no ma's sealbhadair e air tigh ann am baile mòr is fhiach deich Puinnd Shasunnach 's a' bhliadhna. Tha 'chuid de 'n lagh a bhuineas do Shasunn 's do Eirinn faisg air a bhi coslach ri so.

2. Bithidh a' bhliadhna 1833 ainmeil am feasd 'an eachdraidh Alba, mar a' bhliadhna 's na thòisich an còmhrag da rìreadh eadar an dà phàirtidh 's an eaglais mu 'n Phàtronachd; an dara pàirtidh ag iarraidh an lagh ud a chur as gu h-iomlan, mar ni ro chronail do 'n eaglais, no mur faighteadh a cur as gu buileach. a deanamh co neo-chronail 's a b' urrainn iad. Ach bha 'phàirtidh eile 'dlùth leantuinn ris a' Phàtronachd, mar ni ris nach robh e sàbhailte dealachadh, no co-dhiù a bha so-ghiùlainte. Bha caochladh nithe araon 'an taobh a stigh dhi féin, 's an taobh a mach dhi, ga cur thuig' a dh' ionnsuidh a' chòmhraig so aig an àm ud. Tha eachd-

raidh ag innseadh gu'n tàinig eaglais na h-Alba gu bhi co iosal 's a bha i riamh mu'n bhliadhna 1779. B'ann air a' bhliadhna sin a rinn a h-Ard-Sheanadh an t-Achd a bha cumail a mach as a cùbaidibh searmonaiche sam bith nach robh de 'comunn féin; agus nach feudadh ministeir sam bith, ged a bhuineadh e do 'n eaglais, searmoin a dheanamh 'an coimhthional air bith gun aonta ministeir a' choimhthionail sin a bhi aige. Bha e air a ràdh gu 'm b'e sgrìob a thug Rowland Hill feadh Alb' a b' aobhar dha so. Bha i air Achd eile a dheanamh bliadhna no dhà roimhe sin a réir nach feudtadh eaglais ùr a thogail, no coimhthional ùr a dheanamh 'an àite sam bith, ged a bhiodh an sluagh deònach 'us comasach air sin, agus feumach air mar an ceudna, gun chead an Ard-Sheanaidh. Le so bha i gu h-achdaidh a' cumail eaglaisean gun a bhi air an togail.

3. Ach aig an dearbh àm 's an robh 'n eaglais air a toirt co iosal so leis an dream aig an robh làmh an uachdar an taobh a stigh dhi, bha ministeirean treubhach, dìleas, ag éiridh innte féin a bha gniomhach, soirbheachail, eudmhor mu dheadh oibribh. Feudar sreath dhiubh ainmeachadh, a bha 'n an cinn-iùil, fear an déigh fir, agus aig an robh eòlas pearsonta, gach aon diubh air an fhear a bha roimhe; Dr Erscin, Sir Eanruic Moncrief, Dr Aindrea Tomson Dhuneidin, duine comharraicht', agus Dr Chalmers. Agus a thuilleadh orra so uile, bha Dr Hill féin, ceann-iùil taobh nam *Moderates,* agus fear-teagaisg na' ministeirean òg 'an Cill-Rìmhinn, a' fàs ni bu sholusaiche 's ni bu shoisgeulaiche gu deireadh a latha. Mar so bha solus 'us eud na h-eaglais a' meudachadh, air sheòl 's anns a' bhliadhna 1828 gu 'n d' aidich i gu'm bu chòir luchd teagaisg a chūr a null thun nam Pàganach. Agus air an ath bhliadhna chuireadh Dr Duff do na h-Innsibh a 's ear. Aig an àm cheudna bha caochladh nithe a' dol air aghart air taobh a muigh na h-eaglais aig an robh buaidh faobharachaidh 'us dùsgaidh suas oirre gu i féin a chrathadh o'n duslach. Bha na geugan a bh' air dealachadh ris an eaglais o àm gu h-àm roimhe sud, a' sìor dhol

'an gairbhead, 's bha cuid diubh ag aonadh ri chéile, 's mar a bha iad sin ga 'm faireachadh féin saor o chuing sam bith a bhi aig an Stàite thairis orra, cha 'n fhuilingeadh iad a chluinntinn, gu'n robh an eaglais Shuidhichte ni b' fhearr na iadsan, no eadhon co maith riu, co fad 's a bha cruaidh-shnaim na Pàtronachd ri 'fhaicinn timchioll air a muinneal. Uaithe so dh' éirich cogadh phàipeirean eadar an eaglais Shuidhicht' agus sliochd nam fiùdhalach a bha roimhe sud air fàgail a comuinn, a tha gu so a' nochdadh cia co anabarrach dealasach, buan-leantalach, gleusta fo 'n cuid armachd, 's a bha na cinn-iùil ud, air gach taobh, a bha gu togarrach ga 'n tilgeadh féin do 'n chath bu déine. Mar nach b' urrainn luchd tagraidh na h-eaglais Suidhicht' àicheadh nach robh aobhar nàir' ac' air son tràillealachd na Pàtronachd, 's e rùnaich iad 's a' bhliadhna 1833 gach oidhirp a ghabhadh deanamh a chleachdadh air son a cumhachd a lagachadh, mur b' urrainn iad a crathadh dhiùbh gu buileach. Ach bha taobh nam *Moderates* ga' dionadh 's an Ard-Sheanadh, 's chaidh ac' air a cumail 'na neart an aon bhliadhn' ud fathast. Ach fhuaradh an àireamh bu mhò 'an aghaidh na Pàtronachd ann an Ard-Sheanadh 1834. Air a' bhliadhna sin dhaingnich an t-Ard-Sheanadh an Reachd ris an abrar *Veto Law*, a réir an robh comas aig coimhthional ministeir a fhuair *Presentation*, a dhiultadh, ma bha coirean aca 'na aghaidh a sheasadh air beulaobh nan cùirtean eaglaiseach. Bha 'n lagh so 's a' mhòrchuid ag oibreachadh gu maith. Ach bha tearc de na ministeirean a fhuair *Presentation*, agus nach robh an sluagh deònach air an gabhail, mì-riaraichte leis a' chumhachd so a bhi aig coimhthional sam bith. Agus 'an ùine ghoirid thòisich fear 'us fear dhiùbh sin a' tarruing nan Cléirean gu Cùirt an t-Seisein a chionn nach robh iad ga 'n suidheachadh 's na h-àitibh a bha 'm Pàtron a' tairgseadh dhoibh. Ma bha Cléir sam bith co soirbh 's gu 'n robh iad a' suidheachadh ministeir an aghaidh toil an t-sluaigh air chomhairle Cùirt an t-Seisein, bha 'n t-Ard Sheanadh a' cleachdadh an ùghdarrais féin os ceann buill fa leth na Cléir' ud

le bhi ga 'n cronachadh gu follaiseach, no ga 'n cur 'n an tosd car ùine, no eadhon ga 'n cur as an dreuchd. Bha Cùirt an t-Seisein an sin a' tighinn 's an eadraigin a chum na ministeirean a bha umhail doibh a dhìonadh o ùghdarras an Ard-Sheanaidh. Bha 'n riogh-achd aig an àm ud, da rìreadh roinnte na h-aghaidh féin. Cùirt an t-Seisein ag àicheadh gu'n robh cumhachd aig an eaglais am *Veto Law* 'dhaingneachadh, agus an eaglais a' cumail a mach gu'n robh còir aic' air a leithid sud de Reachd a dhaingneachadh. Cha bhuin e do 'n eachdraidh so leudachadh air na fulangasaibh a bh' aig cuid de luchd dreuchd na h-eaglais anns a bhi toirt ùmh-lachd do ùghdarras an Ard-Sheanaidh 'an co-cheangal ris a' *Veto Law*, no idir a dhol a dh' fhasgnadh nan argumaidean leis an robh taobh seach taobh a' dìonadh an gniomharan féin, ach a mhàin iomradh ath-ghearr a dheanamh air aobharaibh na h-aimhreit, a chionn nach robh ni sam bith eil' a bhuineadh do 'n rioghachd, an taobh a muigh, no 'n taobh stigh dhi, leis an robh gach inbhe measg an t-sluaigh co mòr air an gluasad ré nan deich bliadhn' ud, 's a bha iad le cor na h-eaglais.

4. Anns a' bhliadhna 1834 dhainguich a' Phàrlamaid Reachd leis an robh na Daoine Dubha 'bha 'n an tràillibh 's na h-Innsibh a 's iar air an cur gu bràth saor o fhòirneirt 'us ain-tighearnas an luchd-sàrachaidh. Bha 'n Reachd maith so gu bhi air a chur 'an gniomh o'n cheud là de cheud mhìos an fhoghair. Ach 'an àite na Daoine Dubh' a' leigeadh air an gurt féin, gun neach a' seall-tuinn as an déigh, bha 'n t-Achd a' solarachadh gu 'm feumadh gach aon diubh fantuinn còmhladh 'ri 'mhaighstir, mar fhòghluide ré thrì no cheithir bliadhna, agus a bhi 'n ceann seirbhis dà fhichead uair 's a cuig de thìm 's an t-seachduin. A chum 's nach fuiling-eadh neach sam bith air son an Achd oircheasaich ud a bhi air a dhaingneachadh dh' aontaich a' Phàrlamaid ri fichead muillean Punnd Sasunnach a' phàigheadh do na maighistiribh air son an saorsainn a thoirt do na tràillibh.

5. Air a' bhliadhna 1835 bha aire na Pàrlamaid gu mòr air a

togail le gnothuichibh Eirinn, gu h-àraidh staid na h-eaglais Shuidhichte 's an tìr sin. Ach an déigh mòran deasboireachd 'us connsachaidh dh' fhàg iad nithe dìreach mar bha iad roimhe. Anns an ath bhliadhna rinn a' Phàrlamaid caochladh Achdan a bha feumail do Bhreatunn. Ach 's e 'n t-aon is ainmeile dhiubh sin an t-Achd coitchionn air son cur air chuimhne Breith 'us Pòsaidh 'us Bàis anns na trì rioghachdaibh.

6. Chaochail Uilleam IV. 'an Lunuinn air an fhicheadamh là de mhìos meadhonach an t-samhraidh, 1837. Cha robh aig an rìgh ach dithis de chloinn dhlighich; agus bhàsaich iad sin 'n an cloinn bhig. B' e 'bhràthair a b' fhaisge, Diùc Chent, oighr' a' chrùin aig bàs Uilleim IV. Ach bha Diùc Chent air bàsachadh iomadh bliadhna roimhe so, agus gun aige de theaghlach ach aon nighean, a' bhan-phrionnsa Uictoria. B' i so a nis a' bhan-oighre dhligheach, agus chaidh a h-éigheach 'na ban-righ Bhreatuinn an déigh bàis bhràthar a h-athar.

---

## CAIB. XLIX.

### BAN-RIGH UICTORIA.

Bha rìghrean Bhreatuinn o linn Sheòrais I. 'n an rìghribh air Hanòbhar mar an ceudna; ach bha lagh àraidh air a dheanamh roimhe sud, leis an robh e eucomasach do bhan-righ a bhi air Hanòbhar. Theirear gu Gallda *Salic Law* ris an Achd so. A réir an lagha so thàinig mac bhrathar a h-athar, Diùc Chumberland, gu bhi 'na rìgh Hanòbhair, ged a bha e leis an lagh Bhreatunnach air a chumail a mach o chrùn nan rioghachdan so.

2. Mu 'n dearbh àm 's an tàinig Uictoria thun na caithreach bha mòr throimhe chéil' a measg luchd-àiteachaidh Chanada. Bha iad ro mhì-riaraichte roimhe sin air son ghniomharran féin-thoileach an Riaghlair, air son gu 'm b' iad a' mhuinntir a thogradh e féin a bh' air an òrduchadh gu bhi 'na 'm buill de 'n Chomhairle, 's gu 'n robh feum mì-laghail ga dheanamh de airgiod follaiseach na dùthcha, agus e bhi sgaoileadh na Pàrlamaid 'n uair a thogradh e, gun aobhar; agus nithe eile de 'n t-seòrsa sin. Agus mu dheireadh na bliadhna 1837, dh'eirich mòran diubh 'an ceannairc 'an aghaidh an riaghlaidh a bha Breatunn air a chur suas na' measg. Ach 'an ùine ghoirid sgapadh na ceannaircich as a chéile. B' ann air lorg na tuasaid so a chaidh co-shuidheachadh na dùthcha ath-arrachadh goirid an déigh sin. A' chuid 's a' chuid, fhuair iad am Pàrlamaid féin a bhi, gu ìre bhig, gu h-iomlan saor o ùghdarras na Pàrlamaid Breatunnaich. Bha troimhe chéile mòr, goirid an déigh an ama so, aca 's na h-Innsibh a 's iar air lorg nan tràillean a dh' fhaotainn an saors', agus mar an ceudna, bha Eirinn 'an staid glé luaisgeanach. Ach ged a bha luchd riaghlaidh an là air an cur 'na 'm boil leis na nithibh ud, cha do thachair ni neo àbhaisteach sam bith air an ruigear a leas a bhi leudachadh. An uair a dh' innseadh do 'n Phàrlamaid 's a' bhliadhna 1840 gu 'n robh bhan-righ a' dol a phòsadh Prionns' Albert á Sacs Coburg, dheònaich iad dha deich mìle fichead Punnd Sasunnach 's a' bhliadhna de chur a stigh.

3. Bha cogaidhean mòr' aig an tighearnas Bhreatunnach ga 'n toirt air aghart mu'n àm so. An ceud aon diubh sin, ri cinn-fheadhna nan tìrean a' th' eadar Persia agus na h-Innsean an ear ris an abrar Afghanistan. Bha na cinn-fheadhna so ro chuilbheartach 's ro fhuilteach, anns co fad 's a chuir Breatunn earbs' annta. 'S e bun a bh' ann gu'n do mheudaich Breatunn a' cumhachd 's a' choimhearsnachd ud, agus b' éigin do gach ceann-feadhna ùmhlachd aideachadh dhi, no a càirdeas a chall. Dh' éirich cogadh aig an àm cheudna ri China agus ri Mehemet Ali, uachdaran na h-Eiphit.

Chuidich Breatunn ris an duine sin a chumail o rioghachd an Turcaich a' reubadh uaithe.

4. Anns a' bhliadhna 1840 chuir daoin' oircheasach, fad-sheallach 'an Duneidin Comunn air chois air son Lagh nam Bochd 'an Alb' atharrachadh. Bha na Bochdan roimhe sud air an cumail suas le cuideachadh a bha iad a' faotainn o gach Seisean eaglais fa leth feadh na rioghachd, agus a thuilleadh air sin bha cothrom aca dhol mu 'n cuairt, mar a b' àill leò feadh na dùthcha gu cuideachadh fhaotainn o neach sam bith a bheireadh dhoibh e. Ach thug an Comunn ud ma 'n airidh gu 'm feumadh tighearnas Achd Pàrlamaid fhaotainn gu staid nam Bochdan 'an Alba rannsachadh a mach le sùil ri Reachd nuadh a dheanamh a réir am feumadh uachdarana fearainn, 'us tuath-cheathairn 'us daoine comasach eile gach sgìreachd fa leth na Bochdan a chumail suas; agus nach biodh cead aca tuilleadh a bhi dol mu 'n cuairt a dh' iarraidh déirce 'an àite sam bith. B' e Dr Alison cliùiteach aon de 'n mhuinntir bu ghniomhaich' anns a bhi cur air chois a' chomuinn so. 'An ceann cheithir bliadhna dhaingnich a' Phàrlamaid a leithid sud de Reachd leis a bheil staid nam Bochdan 's an rioghachd gu mòr ag eadar-dhealachadh o 'n t-suidheachadh 's an robh iad roimhe sud. Cha robh na daoine mòra 's na h-uil' àite deònach air ùmhlachd a thoirt do 'n lagh so 's a' cheud dol a mach. Ach a' chuid 's a' chuid thàinig e gu bhi air a chleachdadh 's na h-uil' aite de 'n rioghachd. Bha leithid sud de lagh air a dheanamh air son Eirinn goirid roimhe sud. Ach bha e air bith 'an Sasunn ùine mhòr roimhe sud. 'S a' bhliadhna 1842 rinneadh lagh air son saor mhalairt ann ann arbhar *(Corn Laws)*. Bha mòran 'an aghaidh an Reachd so a bhi air a dhaingneachadh; luchd fearainn 'us tuath mhòra. A lion cuid 'us cuid fhuaradh air a dhaingneachadh e.

5. Bithidh a' bhliadhna 1843 a ghnàth ainmeil 'an eachdraidh Alba mar bhliadhn' an Dealachaidh. Bha cùirtean na h-eaglais 's na cùirtean lagha air an toirt aghaidh ri h-aghaidh

timchioll air a' *Veto Law*. Bha Cùirt an t-Seisein a' cumail a mach nach robh còir aig an eaglais air Reachd de 'n t-seòrs' ud a dhaingneachadh idir, agus mar sin gu 'm feudadh ministeir no Cléir sam bith a thogradh an lagh ud a bhriseadh, agus gu 'n dìonadh iadsan luchd dreuchd sam bith a thogradh sin a dheanamh. Bha 'n eaglais a' tagradh gu'n robh còir aic' air a' *Veto Law* 'dhaingneachadh, a réir ceud cho-shuidheachaidh Eaglais na h-Alba, a fhuair ath dhaingneachadh aig àm na Rìghchuairt, agus nach b' urrainn a' Phàtronachd a thoirt air falbh. Bha àireamh mòr de luchd dreuchd na h-eaglais a bha deònach air géilleadh do 'n bheachd a bha Cùirt an t-Seisein a' toirt air a' phuinc. Ach cha robh Morairean an t-Seisein féin aon-sgeulach na 'm beachd air a' phuinc. Bha cuigear dhiubh a' tighinn faisg air an aon bheachd ris an àireamh bu mhò de luchd dreuchd na h-eaglais. Bha 'n cuigear sin air am meas 'n an luchd lagha co comasach 's a bha 'm Breatunn air fad. Agus uaithe so thuirt aon de churaidhean na h-eaglais,* na 'm biodh Cùirt an t-Seisein air an cothromachadh 'an àit' a bhi air an cunntadh gu'n robh 'chuid bu mhò air taobh na h-eaglais.

7. Anns a' bhliadhna 1842 chuir an t-Ard-Sheanadh litir-thagraidh thun na ban-righ tre làmhaibh a Fir-ionaid, Marcus Bhòid, a bha làthair aig an Ard-Sheanadh, anns an robh aobharan a' chòmhraig eadar an eaglais agus Cùirt an t-Seisein gu soilleir, réidh, air an cur sìos. Bha air ainmeachadh 's an litir so, na'n gabhadh a' bhan-righ, le aont' a luchd-comhairle, beachd fàbharrach air cùis na h-eaglais, gu'm feudadh i rian a ghabhail air Cùirt an t-Séisein a thoirt gu atharrachadh cleachdaidh ann am modh déiligidh ri nithibh a bh' air a meas spioradail, agus an taobh thall dheth an cumhachd. B' e Sìr Raibeart Peel Prìomhair Bhreatuinn aig an àm, agus 's ann aig Sìr Seumas Greumach a bha riaghladh ghnothuichean lagha na rioghachd aig a' bhaile. Agus le comhairl' an luchd-riaghlaidh sin thàinig fios air ais gu Buidheann an Ard-

* Dr. Cunningham.

Sheanaidh nach ruigeadh iad a leas sùil a bhi aca ri còmhnadh sam bith o na h-ionadaibh àrd' ud. Rùnaicheadh an sin cùisean na h-eaglais a chur fa chomhair dà Thigh na Pàrlamaid, le sùil ris gu'n tigeadh fuaim ni bu chinntich' a mach uatha sin na o Chùirt an t-Seisein. Air an t-seachdamh lá de dhara mios an earraich, 1843, thug Mr. Fox Maul fa chomhair tigh nan uaislean Litir-thagraidh na h-eaglais. Rinn e féin òraid ghleust, ach stuaim, anns a bhi 'fosgladh suas gach ponc fa leth a bha 's an Tagradh. 'An déigh a dhà no thri làithean a chaitheamh 'an deasboireachd mu na nithibh sin, chuir an àireamh bu mhò de Thigh na Pàrlamaid 'an aghaidh gnùis sam bith a thoirt do 'n eaglais ann a h-oidhirpibh air saorsainn fhaotainn o ain-tighearnas Cùirt an t-Seisein. Cha robh bonn teagaimh air fhàgail aig ministeiribh a nis nach feumadh iad am muinneal a chur fo chuing a bha iad a' meas ro chruaidh, no an co-cheangal ris an Stàit' a bhi air a bhriseadh. Agus roghnuich àireamh mòr dhiubh an nì so mu dheireadh a bhi air a dheanamh.

7. An uair a chruinnich an t-Ard Sheanadh air an ochdamh là deug de cheud mhios an t-samhraidh, shearmonaich Dr. Ueils, Ceann-suidhe na cùirt eaglais sin, ann an Eaglais Naoimh Giles; agus an déigh an t-searmoin chaidh an Ceann-suidh' 'us buill eil' an Aird-Sheanaidh do Eaglais Naoimh Aindreis, far an robh an t-Ard-Sheanadh gu suidhe, agus an robh caithir àrd, rìoghail, air a cur suas do Fhear-ionaid na ban-righ. Rinn Dr Ueils ùrnuigh agus an déigh do 'n choimh-thional mhòr suidhe thuirt e gu'm b'e sud an t-àm àbhaisteach air son rol' ainmean an Aird-Sheanaidh a dheanamh suas; ach a thaobh nithe àraidh a thachair o cheann ghoirid, 'an coimhcheangal ri co-shuidheachadh na h-eaglais, 'an rathad a bhi tilgeadh a còraichean bun os ceann, "tha mi," ars' esan "a' togail mo ghuth 'an aghaidh sinn a dhol nis faid' air aghart. Tha na reusona leis an robh mi air mo threòrachadh gus a' chomh-dhunadh so air an cur sios anns a' phàipeir so a tha 'n am làimh (am *Protest*)." Leugh e'n sin am *Protest* fada; agus co luath 's a bha'n

dleasdanas sin crìochnaichte thionndaidh e ri Fear-ionaid na ban-righ, Marcus Bhòid, agus a' cromadh a chinn fa 'chomhair mar thaisbeanadh air urram, chuir e 'm *Protest* air a' bhòrd, thog e 'ad 'na làimh 's dh' fhalbh e mach, air a leantuinn an toiseach leis an fheadhainn bu shine 's a b' urramaiche de na ministeiribh, agus as an déigh-san còmhlan mòr de mhinisteirean 'us luchd dreuchd eile na h-eaglais, a bha 'n am Buill an Aird-Sheanaidh. Bha Tall' air ullachadh air an son roimh làimh 'an àite ris an abrar Canon Mills air taobh tuath Dhuneidin. Ghabh iad dìreach a dh' ionn-suidh an Talla sin, anns an do chum iad a' cheud choinneamh Aird-Sheanadh na h-eaglais Saoir, air an deachaidh Dr Chalmers a roghnachadh gu bhi 'na Cheann-suidhe. Eadar na lean a mach á Eaglais Naoimh Aindreis iad de Bhuill an Aird-Sheanaidh agus na chuir an ainmean a steach an déigh sin, bha ceithir cheud, ceithir deug 's trì fichead ministeir a leig dhiubh an àitean 's an Eaglais Shuidhicht' agus a cheangail iad féin ris an Eaglais Shaoir. A thuilleadh orra sud lean àireamh maith de mhinisteirean òg aig nach robh coimhthionalan fathást, ris an eaglais Shaoir, agus mar an ceudna na ministeirean a bha 'searmonachadh do Phàganaich an iodhail-aoraidh anns gach àite de 'n t-saoghal.*

7. B' ann 's a' bhliadhna 1845 a chaidh Lagh nam Bochd air son Alb' a dhaingneachadh leis a' Phàrlamaid. Agus glé ghoirid 'an déigh sin thàinig bochdan Alba gu bhi ni bu ro lionmhoire na bha iad o cheann ùine mhòr roimhe sin, leis a' Bhuntat' fhàil-neachadh anns gach ceàrna de'n rìoghachd. Lean an galar ris a' chuid so de thoradh na talmhainn sea no seachd a bhliadhnachan 'an déigh dha tòiseachadh ann an 1846; agus cha'n 'eil e idir

* Tha làn chunntas air an Dealachadh 's na nithibh a dh' aobharaich e 's an Fhianuis Ghaelich leis an Olla Mac Aoidh, agus 'an Còmhrag nan Deich Bliadhna le Dr Buchanan Ghlascho. Sgriobh Dr Bryce agus Dr Mac Farlane o 'n taobh ris an robh an fheadhainn a dh' fhan 's an eaglais Shuidhicht' a' sealltuinn.

saor uaithe fathast 'an iomadh àite. Agus bha e 'deanamh a' ghnothuich ni bu ro thruim' air an rìoghachd so gu'n d' fhuiling Sasunn, agus eadhon cuid de dhùthchanna tìr-mòr na h-Eòrpa o'n aon phlàigh aig an aon àm. Cha robh dùthaich sam bith eile 's an Roinn-Eòrp' a dh' fhuiling uiread ri Eirinn o ghalar a' Bhuntàta.* Bha roinn mhòr de thuath-cheathairn na dùthcha sin, o cheann iomadh bliadhna roimhe sud, cha mhòr gu h-iomlan, 'an urra ris a' Bhuntàta mar bheathachadh; agus an uair a dh' fhàilnich am bàrr sin gu h-obann 's gu h-iomlan 'an aon bhliadhna, thàinig éigin 'us fulangais air a lorg a bha déistineach, eadhon ri 'n cluinntinn, gun luaidh air am faicinn. Bhuadhaich a' ghainne co mòr 'an iomadh céarna, 's gu'n robh cuid eadhon a' bàsachadh leis a' ghort. B' ann ré a' cheud dà bhliadhn' an déigh do 'n ghainne ud tòiseachadh a luidh i ni bu truim' air gach ceàrna fa leth de na rioghachdan so. An déigh sin fhuaradh 'am freasdal maith an Tighearna rian air biadh a thoirt á tìribh 's an robh e ni bu phailte, agus a' sgaoileadh air feadh nan àitean 's am bu truime a' ghainne. Bha e air a ràdh nach robh ceàrna sam bith eil' an Alb' is mò a dh' fhuiling aig an àm ud na 'Ghàeltachd a tuath 's na h-eileana. Agus is còir aideachadh gu 'n do rinn muinntir ceann a deas Alb', araon 's na bailtibh mòr' agus air an dùthaich, co maith ris na h-uaislibh a bhuineadh do 'n Ghàeltachd féin, mòran fialachd a thaisbeanadh ann an leasachadh uireasbhuidh an taoibh tuath. Ach aig an àm cheudna cha 'n fheudar a chleith nach robh 's nach 'eil na Goill gu mòr anns a' mhearachd, agus a' deanamh croin orra féin 's air muinntir eile, leis na beachdaibh a

* B' e Sir Ualter Raleigh a thug am Buntat' an toiseach do Eirinn á Virginia, 'an Ceann a Tuath America, 's a' bhliadhna 1623. Thòisich e air cinneachadh gu ro maith 's an dùthaich sin; ach 's ann mu leth cheud bliadhn' an déigh sin a thàinig am pòr gu bhi cumanta feadh Shasuinn; agus mu'n cuairt do 'n bhliadhna 1750 thàinig e gu bhi gu maith cumant' an ceann a deas Alba, agus 'an ùine nach robh fad' an déigh sin air feadh na Gàeltachd.

tha iad a' togail 's a' sgaoileadh mu na Gàeil Albannach, mar mhuinntir leis nach àill obair sam bith a dheanamh, eadhon obair co furasda, mar their iadsan, ri iasgach; leis an roghnuiche bhi beò 's na luideagaibh 's am bochduinn na saothair sam bith a dheanamh air muir no air tìr. Cha 'n fheudar leudachadh 'an eachdraidh ghoirid mar so air na nithibh a tha dearbhadh nach ann mar sud a tha. Feumar rian eil' a ghabhail air na Goill a chur ceart 's na nithibh so, mur b'e nach gabh iad cur ceart.

8. Mu'n àm ud bha'n Roinn-Eòrpa cha mhòr gu h-uil' air a gluasad leis gach crathadh 'us troimhe chéil' a thachair 'an ceithir no cuig de rìoghachdan a' cheithreimh so de 'n chruinne. Ann an toiseach na bliadhna 1848 thòisich an iorghail 'am Pàris, àite na h-iorghail. Bha mòran de shluagh na Frainge roimhe sud air bi mì-riaraichte le modh riaghlaidh an rìgh, Louis Philip; agus thugadh ionnsuidh air a bheatha caochladh uairean, ged a bha e dol as gun bheud. Rùnaich mòran de shluagh Phàris fleadh mhòr a chumail air aon de shràidibh a' bhail' air an fhicheadamh là de cheud mhìos an earraich, a bu là sàbaid. Thoirmeisg an tighearnas dhoibh an fhéisd a chumail, gun mhòran atharrachaidh air an òrdugh 's an robh iad gus a cumail. Ghabh an fheadhainn a bha fuathach air an rìgh 's air a thighearnas so mar leth-sgeul gu tuasaid a dhùsgadh 's a' bhaile. Air Di-ciadne chaidh àireamh dhaoin' a mharbhadh leis na saighdearaibh a chuir an tighearnas gus an tuasaid a chur sìos. Rinn so an gnothuch ni bu mheasa. Thàinig an iorghail gu leithid de àirde an ath là, Diordaoine, 's gu 'm b' éigin do 'n rìgh 's d' a theaghlach teicheadh a mach as an lùchairt air dorus folchuidh, agus an casan a thoirt leò thun an oirthir, gach aon fa leth dhiubh 'an cruth eile agus sgapta o chéile. Goirid an déigh sin ghabh iad an t-aiseag a nall do Shasunn far an do ghabhadh riu gu caoimhneil. Chuir na Frangaich suas Comh-fhlaitheachd, agus thug iad misneachd do na h-uile sluagh eile 's an Roinn-Eòrp' a bha mi-riaraichte le 'n cuid rìghribh, iad a dheanamh a leithid cheudn' air gach aon diubh sin 's a rinn iadsan air an rìgh fèin. Mu 'n deach-

aidh an ath shambradh seachad dh' éirich a dhà no trì de riogh-achdan na h-Eadailt an aghaidh an cuid uachdaran, 's dh' fhuad-aich iad air falbh iad. Bha 'm Pàpa 'na aon de 'n luchd-riaghlaidh a dh' fhuadaicheadh air falbh. Dh' éirich na h-Austrianach an aghaidh Impire nan tìrean farsuing sin, agus thilg muinntir Hun-gari dhiùbh cuing Austria, 's chuir iad suas Comh-fhlaitheachd, air an do roghnuich iad Louis Cosuth gu bhi 'na Riaghlair.

Ged a bha Breatunn ni b' fhaisg air an Fhraing na aon sam bith de na rìoghachdan sin 's gann gu'n robh dad sam bith a ghluasad a measg na muinntir a bha mì-thoilichte le 'n staid. Dad sam bith a ghluasad a bha measg an fheadhainn a b' ìsle de'n mhath-shluagh 'an ceann a deas Alba 's gann gur fhiach e tuasaid a ràdh ris. Ach dh' éirich troimhe chéile mòr ann an Eirinn aig an àm so. Gheall Lamartin, Riaghlair na Comh-fhlaitheachd Frangaich, do na h-Eireannaich gu'n dìonadh an Fhraing iad, na'm b' urr-ainn iad féin cuing Shasuinn a thilgeadh dhiùbh. Chuir fear Smith O Brian, Gàel Eireannach, a bha 'na uachdaran fearainn, e féin air ceann luchd na ceannairc, 's rinn iad buaireas mòr feadh na dùthcha. Ach bha na Breatunnaich, 's càirdean Bhreatuinn 'an Eirinn féin, ro làidir air an son. Chuireadh Smith O Brian 'an làimh, 's dhiteadh e gu bhi air a chur thar chuan mar dhaors-annach, 's air a chumail 'an sin ré a bheatha. Ach thug a' bhan-rìgh maitheanas dha 'n ceann beagan bhliadhnachan, 's fhuair e cothrom a dhol far an togradh e.

Bithidh e iomchuidh ann an co-dhunadh na h-Eachdraidh so cunntas aith-ghearr a thoirt air sluaghmhoireachd Alba aig caoch-ladh amaibh, o thòisicheadh air gabhail an àireamh. Tha e air a mheas nach robh 's an rioghachd mu dheireadh na seachdamh linn deug ach aon mhuillean sluaigh. Rinneadh a' cheud oidh-irp gu àireamh an t-sluaigh a ghabhail anns a' bhliadhna 1755. B' e 'n àireamh an sin 1,265,380. Tha àireamh sluaigh nan trì rioghachdan air a ghabhail an ceann a h-uile deich bliadhna o'n bhliadhna 1801, agus aig gach àm fa leth dhiubh sin tha sluagh

Alba a' dol a meud anns an òrdugh so a leanas:—

| | | | |
|---|---|---|---|
| 1801, | 1,599,068 | 1841, | 2,600,000 |
| 1811, | 1,805,637 | 1851, | 2,888,742 |
| 1821, | 2,093,456 | 1861,* | 3,062,294 |
| 1831, | 2,365,114 | | |

Tha cur a stigh na rìoghachd a' meudachadh ni's ro mhò na lionmhoireachd an t-sluaigh. Bha cur a stigh agus cosdas Bhreatuinn a nuas o'n bhliadhna 1841 mar a leanas :—

| | CUR A STIGH. | COSDAS. |
|---|---|---|
| 1841, | £51,693,000 | £53,444,000 |
| 1851, | 53,057,000 | 50,130,000 |
| 1861, | 70,283,000 | 72,842,000 |
| 1866, | 67,812,000 | 66,474,000 |

'S e àireamh Arm Tìre Bhreatuinn 138,000; agus nan saighdearan Mara, 68,400. Neart a' Chàbhlaich, 497 Long-chogaidh. Cha tàinig mòran mùthaidh air Càrn nam Fiach o sguir cogadh na Frainge. Tha iad a' seasamh mar so:—£794,655,000. Tha riadh sin a' tighinn gu £26,233,000.

* Sluaghmhoireachd Bhreatuinn gu h-iomlan anns a' bhliadhna 1861, 29,936,508.

*A. Sinclair, Printer, 62 Argyle Street, Glasgow.*

# BARAILEAN MU'N OBAIR.

---

*O'n* Urramach an t-Olla T. Mac Lachlainn *Dhuneiden.*

Tha e ro iomchuidh gu 'm bitheadh eòlas aig na Gaedheil air eachdraidh na dùcha do 'm buin iad. B' iad na Gàedheil a ceud luchd-àiteachaidh, mar a tha ainmean amhnaichean, bheanntan, agus bhailtean air feadh na tire a' nochdadh, agus ged a thàinig na Goill a stigh 'n an àite ann an iomadh ceàrnaidh dhi, air chor 'us gu 'n d' fhuair iad fhéin, an cainnt, agus an cleachdadh an làmh-an-uachdar anns a' chuid a's farsainn agus a's tarbhaiche dhi, bu dùthaich Ghàidhealach i air fad o shean, agus is i a h-eachdraidh anns na ceud linnibh eachdraidh shinnsearachd nan Gàidheal Albannach. Tha mòran ri innseadh mu 'n àm ud, mar a sheas agus mar a chog daoine na h-Albainn an aghaidh cumhachd na Ròimh, agus mar a thug iad an sud air luchd-ceannsachaidh an t-saoghail gu'n do theich iad roimh an cruadal agus an euchdaibh cliùiteach mar a dhion iad an tìr an aghaidh Ghall Lochluinn fad iomadh linn 'us ginealach, agus mar a thaisbean iad gliocas cho maith ri gniomh ann a bhi riaghladh le laghan cothromach, air an deadh fhrithealadh, an tìr a bhuineadh dhoibh. Ach a riamh sios gus an là an diugh, anns na cogaidhean a chuireadh air taobh saorsainn na rioghachd o aintighearnas Shasuinn, ri linn an Ath-leasachaidh, agus ri linn gach cogadh agus cath a chuireadh le Breatunn o 'n uair 's an d' thàinig Alba agus Sasunn gu bhi 'n an aon rioghachd, bha an cuid aig na Gàidheil ann an gniomharaibh na rioghachd, agus cha bu bheag an t-urram agus an cliù a choisinn iad, air chor 'us nach 'eil fine 's an t-saoghal a's fiù ainmeachadh am measg nach 'eil an cliù iomraideach. Tha e iomchuidh air an aobhar sin, gu 'm bitheadh eachdraidh na tìre air a cur sios 'n an cànain shnasmhoir, fhonnmhoir, bhlasda féin; agus tha Mr Mac Coinnich airidh air cliù 'us cabhair o chàirdibh nan Gàidheal 'us na Gàilig a chionn gu 'n d' thug e oidhirp air so a dheanamh. Anns cho fad 's a thug sinne sùil air an leabhar tha sinn ag aontachadh ris a' mhòr chuid de'n chunnaic sinn ann, agus is e ar dùrachd gu 'n tachair e ri làn dìth a bheatha o luchd-àiteachaidh na Gàidhealtachd 's an luchd-dùcha, cia b 'e àite 's am faighear iad

---

*O'n Phaipeir Naigheachd, Curier Inbhernis.*

Tha sinn a' meas gu bheil an leabhar so 'na oidhirp chliùitich agus shoirbheachail air gearr eachdraidh "Thìr nam Beann, nan

Gleann, 's nan Gaisgeach," a thoirt do'n Ghàel Albannach 's a' chainnt mhàthaireil. Is giorrachadh e o na ceud linnibh gus an àm a ta làthair. Ann an dol troimh raoin co farsuing tha 'n doirbheadas is mò ag éiridh o bhi 'taghadh na nithe 's cudthromaich' agus is buadhmhoir' a thachair. . . . Tha sinn de'n bharail gu n do nochd ùghdar a' ghiorrachaidh so air Eachdraidh Alba deadh bhreithneachadh 's an t-seadh so, air do uile chinn nan nithe 's nan tuiteamasan a tha ion-chuimhneachaidh a bhi air an toirt a steach ann an rùm co beag. A thaobh a' chladhain tre 'm bheil i air a toirt seachad, eadhon a' chainnt Ghàelach, feumaidh sinn labhairt 'am briathraibh àrd mholaidh air a' cheart-sgrìobhadh, soilleireachd a' mhodh labhairt, agus co-fhreagarachd ri gnàths na cainnte. Gun ar n-aont' a chur ri uile bharailibh 'us chomhdhunaidhibh an ùghdair, tha sinn gu dùrachdach a' moladh an leabhair mar thabhartas fiachail do fhòghlum Gàelach, agus tha sinn 'an dòchas gu 'm bi àireamh co mòr air an reic 's nach fuiling e call airgiodach sam bith.

---

*O'n Phaipeir Naigheachd, Advertiser Inbhernis.*

Feudar a ràdh gur i Eachdraidh Alb' anns a' chainnt Ghàelich aon de na h-oidhirpean litreachaidh co iongantach 's co feumail 's a tha 'tighinn a mach mu'n àm so. . . . . Cha d' fhuair sinn ach a' cheud leth de'n eachdraidh nuaidh so air ar dùthaich, a tha 'toirt na sgéil a nuas gu rioghachadh ban-righ Màiri. An uair a bhios i crìochnaichte bithidh e 'na leabhar eireachdail 's am bi faisg air cuig ceud taobh, agus bithidh an obair uil', a tha 'tighinn a mach air an ath mhìos, air a reic aig pris is ìsle na leabhar 's am bith 's a' chainnt, ach na Sgriobtuirean a mhàin. Tha e aoibhneach leinn a ràdh gu 'm feud sinn an cliù is àirde 'thoirt air an leth a tha f'ar comhair. Tha 'n seòl-labhairt anabarrach glan, air sheòl 's gu mol e 'n leabhar do gach aon a tha gràdhachadh a chànain mhàthaireil. Cha 'n eadar-theangair a mhàin an t-ùghdar; air an làimh eile tha e aithnichte gu 'n do smuainich e cùisean a mach air a shon féin; agus ged a dh'fheudar aomadh beag fhaicinn 'an so 's an sud 'am fàbhar nan Gàel—an sinnsireachd 's an gniomharan,—gidheadh tha spiorad neo-lethbhreitheachd gu coitchionn air a chumail suas air feadh na h-eachdraidh. . . . . . . Bu chòir do na h uile leis an ionmhuinn cainnt an dùthcha dìbheath' a thoirt do'n leabhar 'n uair a bhios e crìochnaichte.

---

*O Phaipeir Naigheachd an Obain.*

. . . Tha sinn gu dùrachdach a' guidheadh soirbheachadh do'n leabhar, agus ga mholadh do gach leughadair Gàelic. 'Tha

esan a chuidicheas gu togarrachd 'an déigh fòghlum eachdraidheil a chruthachadh a measg sluaigh a tha co gann de mheadhonan eòlais 's a tha na Gàeil, a' buileachadh maith mòr orra, 's tha e airidh air a mhisneachadh.

---

*O'n* Urramach G. Cleireach, *Cillemhaillibh.*

Tha e araon taitneach agus tarbhach a bhi 'beachdachadh air eachdraidh nan làithean a dh' fhalbh, 's gu h-àraidh air eachdraidh ar dùthcha féin. Gheibh sinn iomadh eòlas feumail ann a bhi 'lorgachadh nan ceum tré an do dhìrich i, le beannachd an Tighearna uidh air n' uidh, a chum an fhòghluim, an t-saibhreis, agus na saorsa 'tha i a nis a' sealbhachadh. 'N uair a smaoinicheas sinn air na nithean so, 's a sheallas sinn air a liuthadh fichead eachdraidh Bheurla 'chuireadh a mach tha fàth ioghnaidh nach d' thugadh riamh roimhe so cothrom do na Gàedheil air eachdraidh an dùthcha a leughadh 'n an cànain féin.

Ach 'an àite 'bhi 'caoidh na chaidh seachad, thugamaid taing dhasan a tha 'nis air an dìth mhòr so a dheanamh suas, agus air a' Ghàelic a shaoradh o 'n athais so. Tha againn ann an so eachdraidh mhion, phoncail air na gnothaichean àraidh a thachair ann an Alba o na linnean a's céine gu àm ath-leasachaidh a' chreidimh, a bha 'na bheannachadh co mòr do 'n Roinn-Eòrpa, 's co ro mhòr do dh' Alba. Tha 'n còrr ri 'bhi air a chur f' ar comhair ann an ùine ghearr; agus, an uair nach toir mi breith ach air na chunnaic mi, their mi, ma bhitheas cunntas nan linnean deireannach co soilleir, agus co ciallach ris a' chunntas a thugadh dhuinn air na linnean a tha fad' air falbh, gu 'n coisinn an t-ùghdar mòr chliù. A thaobh na Gàelic gheibh muinntir Earraghàedheil iomadh focal 'an so air am bì iad a' cur coimhicheis; ach so aon fheum a tha ann an leabhraichean a chur a mach, gu 'n leig iad fhaicinn do mhuinntir na dara ceàrna de 'n dùthaich ciod an dòigh labhairt a tha aig muinntir cheàrnan eile, agus mar so ciod an lionmhoireachd bhriathar a tha 'n ar seana chànain. Fhad 's a chunnaic mise an leabhar so mholainn e do gach Gàedheal, agus tha mi 'n dòchas gu'n dean gach duine tuigseach, suairce 'n am measg còmhnadh leis-san a thug a' cheud oidhirp air eachdraidh an dùthcha a thoirt dhoibh ann an cànain aosmhoir nam Beann, cànain a bha aon uair air a labhairt feadh Alba uile, air a' mhach-thir co maith agus anns na monaidhean, anns an lùchairt co maith agus anns a' bhothan, ged tha i nis air a cur ann an cùil chumhainn, agus a réir coslais air an rugha 's faid' a mach de 'n rioghachd.

# CLAR MHEARACHDAN.

—o—

| Taobh. | Sreath. | Leugh. | Taobh. | Sreath. | Leugh. |
|---|---|---|---|---|---|
| 1 | 8 | Cantanasan | 84 | 28 | d'a ghealladh |
| 10 | 14 | dìonadh | 94 | 30 | là 's gu'n tàinig |
| 10 | 23 | smuainich | 95 | 23 | theann |
| 10 | 30 | deas air an àite | 96 | 19 | armaibh rùisgte |
| 11 | 2 | Antonìnuis | 105 | 5 | thagh e |
| 11 | 4 | troidhe | 105 | 19 | còcairean |
| 11 | 31 | bheil | 124 | 23 | Bha mar sin |
| 12 | 13 | Antonìnuis | 125 | 20 | Marjori |
| 13 | 1 | dragh | 129 | 18 | spleadh- |
| 14 | 23 | laghanna | 138 | 11 | thogadh |
| 18 | 32 | ceàrnaibh | 142 | 2 | aonamh là fichead |
| 29 | 25 | ma 'n | 144 | 9 | deigheadh |
| 31 | 2 | sgrìobhadair | 168 | 18 | eatorra |
| 31 | 10 | faotainn | 181 | 23 | fearr |
| 32 | 18 | àr a mach | 188 | 14 | a' cur an aghaidh |
| 35 | 29 | Mairireat | 200 | 12 | na h-oidhirpean |
| 36 | 9 | fhògarrach | 217 | 25 | ceathrar |
| 57 | 22 | Maoil | 256 | 5 | ear |
| 62 | 9 | seana mhathar | 278 | 12 | B'e |
| 64 | 28 | mar sin a b'e | 284 | 22 | dheanadh |